# LEABHAR NAN CNOC;

COMH-CHRUINNEACHADH DO NITHIBH

## SEAN AGUS NUADH;

AIRSON

## OILEAN AGUS LEAS NAN GAIDHEAL.

LE

TORMOID MACLEOID, D.D.,

MINISTEIR AN T-SOISGEIL ANN AN CAMPSIE.

"'Si labhair Pàdruig 'n Innse-Fàil nan righ,
'S am fàidh caomh sin, Calum naomh 'an I."

GREENOCK:
NEILL & FRASER, PUBLISHERS;
SIMPKIN & MARSHALL, LONDON;
WAUGH & INNES, EDINBURGH; MAURICE OGLE, GLASGOW; AND
W. CURRIE, JUN., & CO., DUBLIN.

MDCCCXXXIV.

DO

# CHOMUNN OISEINEACH GHLASCHU.

---

A DHAOIN'-UAISLE IONMHUINN,

CHA'N fhiosrach leam gu'n d'thug nì air bith barrachd sòlais domh na ceud shuidheachadh a' CHOMUINN OISEINICH. Comunn do Ghàidheil òga theas-chridheach, air an tarruing r'a chéile le gaol d'an dùthaich, agus a tha 'g iarraidh cainnt bhuadhmhor mhilis nam beann a labhairt agus a sgrìobhadh gu teòma neo-chearbach.

Tamull beag agus cha bhi e ni's faide 'na chulaidh-mhaslaidh, agus 'na chulaidh-iongantais, gu bheil luchd-teagaisg air feadh na Gàidhealtachd nach h-urrainn cainnt an dùthcha a labhairt gun fhiamhghàire a dhùsgadh air gnùis an luchd-éisdeachd. Cuirear gu nàire an fheadhain aig am bi do dhànadas tàmailt co mòr a chur air ar luchd-dùthcha; cha ghabhar iad agus cha'n éisdear iad. Buanaicheadh sibhse 'nar saothair chliùitich: tha a duais féin 'na cois. Mar a's eòlaiche chinneas sibh air maise, air mìlsead, agus snasmhorachd na Gàilig, 's ann a's taitniche bhitheas i leibh. Na creidibh iadsan tha 'g

ràdh gu bheil a' Ghàilig air leabaidh a bàis—tha i co slán, làidir, ùrail, agus a cuisle co fallain 's a bha i riamh; agus ged thachradh e gum biodh i air a fògradh á h-Albainn am màireach, tha farsuingeachd agus fasgadh a' feitheamh oirre taobh thall do'n chuan mhòr, far am bheil cheana na mìltean d'a muirichinn féin a dh'fhàilticheadh agus a dh'altrumaicheadh i le sòlas.

A dhaoin'-uaisle ionmhuinn! chuir sibh urram mòr ormsa 'nuair a chàirich sibh m' ainm am measg luchd-riaghlaidh a' Chomuinn. Ceadaichibh dhòmhsa nis an leabhar beag so a choisrigeadh dhuibhse, agus a chur a mach fo thèarmunn A' CHOMUINN OISEINICH.

Is mise, da rìreadh,
Le mòr-mheas,
Agus le dùrachd mo chridhe,
'Ur caraid dìleas,

TORMOID MACLEOID.

CAMPSIE, *Tùs an Earraich*, 1834.

# ROIMH-RADH.

O CHIONN shè bliadhna, dh' ullaich mi Comhchruinneachadh Gàidhealach, air iarrtas Comuinn Ard-Sheanaidh Eaglais na h-Alba, airson nan Sgoilibh a shuidhich iad air feadh na Gàidhealtachd. Thaitinn an leabhar beag sin ri m' luchd-dùthcha. Ghabh e reic co ealamh 's nach 'eil a h-aon deth a nis r'a fhaotainn. Dh'fhiosraich mi gu robh déigh mhòr aca air an leabhar sin, no air leabhar eile do'n t-seòrsa; agus chum an t-iarrtas so a choinneachadh, dh'ullaich mi an leabhar ùr so. Chaidh cuid do na nithe tha ann a chur a mach roimhe, air aon dòigh no air dòigh eile, agus tha cuid eile dheth air 'ullachadh as ùr. Tha dòchas agam nach 'eil a bheag ann ach na tha chum maith agus oilean mo luchd-dùthcha. Maith dh'fheuidte gu bheil feadhain ann a smuainticheas nach robh e ceart no freagarach an t-seann sgeulachd Ghàidhealach, "Spiorad na h-Aoise," chur a mach san leabhar so; gum b' fhèarr leigeil le a leithid sin do sheann nithe bàsachadh agus dol air dì-chuimhne; ach smuaintich mi gu'n robh e iomchuidh an sgeulachd so a thairgseadh mar shoilleir-

eachadh air cleachdainnibh nan làithean a dh'fhalbh, mar shamhladh air snasmhorachd na cànain anns an robh na seann sgeulachdan sin air an aithris, agus, mar an ceudna, air an dòigh air an robh gliocas air a theagasg anns na linntibh dorcha sin.

'S aobhar-sòlais, da rìreadh, gu bheil nithe ni's fèarr aig na Gàidheil a nis r'an aithris agus r'an éisdeachd, na seann sgeulachdan nan làithean a dh' fhalbh: ach mheas sinn nach robh cron ann an cuid dhiubh a chumail o dhol gu tur air dì-chuimhn', mar chul-aidh-annais do linntibh a thig 'nar déigh. Tha mòran do'n t-seòrsa cheudna fhathasd air an aithris feadh na Gàidhealtachd; agus aidichidh mi gum b' fhèarr leam gu mòr comh-chruinneachadh dhiubh 'fhaicinn na do'n chuid a's mò do na h-òrain fhaoin amaideach a tha o bhliadhna gu bliadhna air an cur a mach 'nar measg.

Cha bhi na Gàidheil ni's faide as eugmhais leabh-raichean 'nan cainnt féin. Tha mìltean do dh'òigridh a nis comasach air a' chànain aosda sin a léughadh agus a sgrìobhadh; tha oileanaichean òga measail air a' cheart àm so ann an Ard-sgoilibh Ghlaschu agus Dhun-Eideann a tha 'nan onair do'n dùthaich a thug dhoibh àrach—tha spéis aca do'n Ghàilig, agus ma bheir Dia làithean do chuid diubh, 's cinnt-each mi nach bi a' Ghàidhealtachd as eughmhais leabhraichean a bhios airidh air an léughadh.

Air an àm, tha dòchas againn mar a shuidheas fear-cuairteachaidh nam beann, buachaille nan caorach, no banarach a' chruidh, ann am fasgadh an tuim, ri cùl gaoithe 's ri eudann gréine, gum faigh iad càileiginn do thoileachas-inntinn agus do leas, o "LEABHAR NAN CNOC." 'S e so rùn am fir-dùthcha,

TORMOID MACLEOID.

# AN CLAR-INNSIDH.

# CONTENTS.



* Some of the lines of this Poem are taken from a translation, published some years ago, by Mr John Munro, accountant in Glasgow.

* The version here given of this beautiful Poem was sent to the Editor by the Rev. Mr Kelly of Campbelltown.

# LEABHAR NAN CNOC.

---

*Deagh sgeul a' mhòr-aoibhneis.*

Is moch a thubhairt am Fàidh Micah, agus e air a shoilleireachadh le Spiorad Dé, " Agus thusa Bhetlehem an tìr Iudah, cha tu idir is lugha am measg cheannard Iudah : oir asadsa thig Uachdaran a stiùras mo shluagh Israel." Thàinig an t-àm sin a nis m'an cuairt, lànachd na h-aimsire anns an robh 'n fhàidheadaireachd so ri bhi air a coimhlionadh, agus am Mesiah, miann nan uile chinneach, gu bhi air a bhreith. Agus thàrladh anns na làithibh sin, gu'n deachaidh òrdugh a mach o Cheasar Augustus, an domhan uile a mheas. Thachair so chum gu'n rachadh Ioseph agus Muire suas gu bhi air am meas, air dhasan a bhi do thigh agus do shliochd Dhaibhidh. Agus thàrladh am feadh a bha iad an sin gu'n do choimhlionadh làithean a h-inbhe do Mhuire, agus, gun bhana-charaid gun chobhair, rug i a ceud ghin mic : phaisg i e ann am brat-spéilidh, agus strìochdta fo làimh Dhé, mar thigeadh dhi 'na staid uireasbhuidhich, chuir i na luidhe e ann am prasaich, do bhrigh nach robh àit aca san tigh-òsda. 'S ann an so a bha'n sealladh iongantach ! Oighre tighe rìoghail Iudah ann an cathair Dhaibhidh, co ìosal uireasbhuidheach, 's nach d' fhosgail dorus doibh, ni mò thubhairt teanga, 'nuair bha iad a' siubhal seachad le ceum tròm, Gu'm fuasgladh Dia oirbh. Ach tha sealladh ann ni 's iongantaiche na so fathast, Cruthaighear an domhain 'na luidhe ann am prasaich ! An t-Athair sìorruidh 'na leanabh ! Aosda nan làithean 'na naoidhean maoth ! Ach ged is ann,

mar so, gun ghreadhnachas agus gun a' bheag do àilleachd thalmhaidh a chàireadh an naoidhean so sa' phrasaich, tha uidheamachadh a' dol air aghaidh ann an cearnaibh eile do'n domhan chum ìobairt mholaidh a thairgse do Fhear-saoraidh a' chinne-dhaonna. Tha'n àird an Ear ag uidheamachadh a tiodhlacan, a h-or, a tùis agus a mirr, chum an càramh aig cosaibh an leinibh so. Tha druidhean glice na dùthcha sin air an dùsgadh gu mothachadh. B' eòlach iadsan air aghaidh nan speur, agus coslas nan lòchran àillidh a tha deàlradh annta; ach feuch, air ball, chunnaic iad solus ùr, reul air nach robh iad roimhe so eòlach, a' gluasad air slighe dhi féin. Thuig iad gu'm b'i reul Iacoib a bh' ann: dh' imich i rompa, air teachdaireachd an àigh, gus an d'thàinig i, agus gu'n do stad i os ceann an ionaid san robh an naoidhean 'na luidhe. Rinn na Drùidhean gàirdeachas le aoibhneas ro-mhòr: chaidh iad a stigh: fhuair iad an naoidhean le Muire a mhàthair: thuit iad sìos, agus rinn iad aoradh dha. Ach thugadh teist a b' àirde air glòir an leinibh so: theiring aingle Dhé, na spiorada àillidh a tha cuairteachadh cathair an Ti a's àirde: thainig iadsan a thoirt sanus do dhaoinibh air mòralachd an leinibh sin a bha nis 'na mhaothran lag fann ann am prasaich Bhetleheim. Bha san tìr sin buachaillean a' fantuinn a muigh a' deanamh faireadh oidhche air an treud. B' i so oidhche 'n àigh do na buachaillibh bochda! Thàinig aingeal an Tighearna orra, air 'éideadh le solus a shoillsich dorchadas mheadhon-oidhche, agus dheàlruich glòir an Tighearna m'an timchioll. Am b' ìoghnadh ged a ghabh iad eagal mòr? ach labhair an t-aingeal caomh riu le briathraibh bàigheil a dh'fhògair gach eagal; *Na biodh eagal oirbh*, a deir e; *oir feuch, tha mi 'g innseadh dhuibh deagh sgéil a' mhòr-aoibhneis*, an sgéil is aoibhniche chualas riamh: ach cha'n ann duibhs' a mhàin, mar gu'n abradh e; cha'n ann do aon teaghlach, no do aon dùthaich no fineadh;

ach *deagh sgeul mhòr-aoibhneis a bhitheas do na h-uile shluagh,* do Chinnich co math 's do Iudhaich, do gach rioghachd fo'n ghréin. Ach ciod i 'n teachdaireachd a bh' aig an aingeal? *Rugadh dhuibh an diugh Slanuighear ann am baile Dhaibhidh, neach is e Criosd an Tighearna.* Rugadh dhuibhse! a pheacaich bhochda, a dhaoine bàsmhor, Slanuighear, Slanuighear o pheacadh agus o thruaighe, o bhàs agus o léir-sgrios, neach is e Criosd an Tighearna, am Mesiah a ghealladh gu moch, air 'ùngadh leis an Spiorad Naomh, 's air a chur air leth o shìorruidheachd chum dreuchd Fir-shaoraidh. *Rugadh e,* deir an t-aingeal; cha'n'eil e ni's mò air a leigeil ris duinn fo shamhladh dorcha; ach thàinig e dh' ionnsuidh an t-saoghail. *Rugadh e 'n diugh:* thàinig an là m'an cuairt faidheoidh, an là a dh'iarr righrean fhaicinn agus nach fac' iad. Rugadh e ann am Betlehem, cathair Dhaibhidh, agus uaithe so do thigh agus do shliochd Dhaibhidh a réir mar ghealladh. Cha'n fheudadh teachdaireachd nan aingeal gun mhisneach agus sòlas a thoirt do na buachaillibh. Dh' innseadh dhoibh na comharan leis am faigheadh iad a mach Criosd. *Bithidh so,* deir an t-aingeal, *'na chomhara dhuibh: gheibh sibh an naoidhean paisgte ann am brat-spéilidh, 'na luidhe am prasaich.* Cò a shaoileadh gur ann mar so a thigeadh am Mesiah? 'S ann an so a tha'n taisbean a tha doirbh r'a thuigsinn: màthair bhochd uireasbhuidheach gun charaid—naoidhean fann—prasach 'na chreidheil dha—Am facas riamh irioslachadh cosmhuil ris a so? Ach, feuch, air an làimh eile, cathair rìoghail os ceann nan nèamh,—umhlachd dhaoine glice o dhùthaich chéin—reul ùr a' comharachadh a mach na slighe—feachd nèimh a' teachd a nuas, gàirdein an Tighearn air 'fhoillseachadh.—Ciod an ni ach saorsa dhaoine, agus breith an t-Slanuigheir a b'urrainn a leithid so do ghlòir agus do mhòralachd a dhùsgadh? An déigh do'n aingeal

a theachdaireachd a chur an céill do na buachaill-ibh, dh'fhàg e iad, agus gu grad *bha maille ris cuideachd mhòr do armailtibh nèimh a' moladh Dhé.* Cho'-aontaich iad anns an aon fhonn le co' sheirm bhinn, a' seinn, *Glòir do Dhia anns na h-àrdaibh, air talamh sìth, agus deadh-ghean do dhaoinibh.* 'Nuair a chunnaic iad gu'n do thachair an ni a ghealladh o cheann cheithir mìle bliadhna, anns an robh beachd ùr air a thoirt doibh air gliocas agus tròcair Dhé, thog iad an laoidh sin anns an cubhaidh dhuinne le dealas naomh co'-aontachadh :

Seinneadh gach sluagh gu h-aon-sgeulach,
  glòir ion-mholt' Dhé bhith-bhuain ;
'S do'n chaithream éibhinn agus thròm
  co'-fhreagradh fonn a's cuan.

---

## *Sgeul air Màiri a' Ghlinne.*

### I. EARRANN.

B' ANN air feasgar ceud latha na bliadhn' ùire, mar bha mi air mo cheum a' teachd a mach á Tigh-eiridinn ann am baile-mòr àraidh nach 'eil fad' o'n àite 'm bheil mi chòmhnuidh, a fhuair mi a' cheud sealladh do Mhàiri a' ghlinne. 'S maith tha cuimhn' agam air an latha. Bha cridhealas, sunnd, agus gleadhar a mach air na sràidibh—aoibhneas air gach gnùis ; ach tre nan aitribh san robh mise, cha robh r'a éisdeachd ach osnaichean agus bròn, gearan agus caoidh. Chaidh mi le lighiche an tighe troimh gach seòmar, agus, da rìreadh, bu chruaidh an cridhe nach faigheadh aobhar-smuain agus cùis-bhròin anns gach aon diubh. Tha cuid do na leapaichean so, ars' an lighiche, falamh an diugh, anns an robh daoine an dé ; agus tha mòran an diugh ag osnaich 's an tigh so, a bhitheas 'nan cuirp gun deò mun tig

an la màireach. B' aobhar taingealachd an cùram agus an aire bha air a thaisbeanadh do gach aon. Ged abradh sibh gu'm b' iad mo chàirdean bu dìlse bhiodh ann, cha 'n iarrainn am barrachd caoimhneis a bhi air a nochdadh dhoibh na chunnaic mi 'san tigh-eiridinn eireachdail so. Bha mi air mo cheum a dh' ionnsuidh an doruis, 's an lighiche dealachadh rium, 'nuair mhothaich mi dithis no triùir a' cuideachadh le òg-mhnaoi laig, bhrùite, euslaintich, gluasad a dh' ionnsuidh leapa bha air a h-uidheamachadh air a son, ann an seòmar beag leth-oireach anns an robh dà leabaidh: aon airson na h-òg-mhnà so, agus an t-aon eile airson bean chòir thlachdmhor a bha maille rithe, agus a dh' iarr cead fuireach oidhche no dhà g'a faire.

Bha 'n dùile bhochd òg so co lag 's a b'urrainn do neach a bhi anns an robh an deò. Cha d'rinn iad ach a cleòchd agus a còmhdach-cinn a thoirt dhi, 's leig si i fein 'na sìneadh air uachdar na leapa le osna thròm. Dh' amhairc mi oirre gu dlùth. Is ainmic da rìreadh a chunnaic mi aodann bu bhòidhche no gnùis a b' àille. Cha robh, gu dearbh, blàth na slàinte air a gruaidh; bha 'h-aodann geal, bàn fo shnuadh a' bhàis: shearg gach deirge, ach aon bhoinne beò bha fhathasd ag iathadh an déigh chàich, a' tighinn 's a' falbh 'na gnùis chiùin.—Thuig mi gu luath nach b' ann sa' bhaile-mhòr a fhuair an t-àilleagan fann so a h-àrach—bha fonn nam beann air a cainnt; agus o na briathraibh briste labhair i, dh' fhiosraich mi gu'm b'ann ann an aon do na h-eileanaibh tuathach a fhuair i a togail. Bha seana bhean thlachdmhor maille rithe, a shuidh taobh a leapa fo imcheist mhòr. Bha gnùis fhlathail aig an t-seana-mhnaoi so, ged bha preasadh na h-aoise agus cùram an t-saoghail an déigh iomad clais dhomhain a dheargadh oirre. Chunnaic thusa, (arsa mise 'm chridhe féin) latha b' fhearr: mur 'eil mi air mo mhealladh, dh' fhiosraich sibhse le chéile

bhur cuibhrionn féin do atharraichibh an t-saoghail chaochlaidich so.

Dh' aithnich an t-seana-bhean mi. "Deanaibh suidhe," ars' ise, 's i comharachadh a mach caithir dhomh, dlùth do'n leabaidh. Tharruing i osna thròm, agus thòisich i air a sùilean a thiormachadh. "Thugaibh maitheanas domh," ars' ise, "tamull beag."

Dh' fhosgail an òigh a bha 'san leabaidh a sùil agus dh' amhairc i mu'n cuairt di. "Cò," deir i, "tha 'm chòir? Cò tha làimh rium?"—"Mise 'ghràidh," ars' an t-seana bhean, "do bhana-charaid nach tréig thu. Nach aithne dhuit mi, Mhàiri? Nach labhair thu aon fhocal a thruaghain mo chridhe; nach innis thu am bheil thu idir ni's fearr?" Dh' fhosgail i a sùil bhòidheach ghorm. Bha fiamh do ghàire faoin air a gnùis—agus braon do fhallas fann a' teachd a mach air a bathais ard. "Tha mise," arsa Màiri, "mar bu mhiann leam a bhi—tha mi air leaba mo bhàis; ach O! 'n ann an tigh-eiridinn am measg choigreach—fada, fada o thìr m' eòlais—an tìr nach faic mise 'gu bràth! Ach nach coma? Cha seas so fada. Tiota beag agus bidh gach deuchainn shaoghalta gu bràth seachad. O! gu'n robh mise cinnteach á aon ni—agus an sin." Dhùin i a sùil—tharruing i aon osna thròm, mar gu'm biodh a cridhe bochd an impis sgàineadh. Bha a bilean a' gluasad; agus b' fhurasd' fhaicinn gu robh iomaguin thròm air a h-anam. B' fhurasda thuigsinn air caochlaideachd a gnùise gu robh smuaintean buaireasach troma 'na cridhe: mar chìtear air uairibh neula dorcha bruailleanach air aghaidh nan speur, air feasgar àillidh samhraidh. "O! mo mhàthair," arsa 'n truaghan fann 's i fosgladh a rithist a sùl; "mo mhàthair," ars' ise, "nam bu léir dhuit mise air an àm so—annsachd do chridhe féin, t' aon duine cloinne, do chaileag bhochd, aonarach! nam bu léir dhuit mi 'n so am measg choigreach, gun duine air a 'bheil mi eòlach no dhùineas mo shùilean!"—"A

Mhàiri," arsa 'n t-seana bhean, " nach 'eil mise 'n so? Cha tréig mi thu;—nach do gheall mi fuireach leat? Bi sàmhach fheudail; cha 'n'eil thu gun charaid. C'àite 'm bheil do chreidimh? Na dhì-chuimhnich thu an caraid a thubhairt *Cha tréig 's cha dìbir mis' thu gu bràth?* Na dhì-chuimhnich thu *an caraid a leanas ni's dlùithe na aon bhràthair?*"

Phaisg ise bha san leabaidh a dà làimh air a h-uchd, agus dh' amhairc i suas. " Cha do dhì-chuimhnich," ars' ise, " tha esan maille rium; bithidh e maille rium; tha mo làn earbsa as; tha, tha, mur bitheadh bu truagh da rìreadh mise." Tharruing mi dlùth, agus le guth co caoimhneil agus cainnt co bàigheil 's a bha 'm chomas a chleachdadh, labhair mi rithe. Dhùin mi an dorus; leig mi mi féin air mo ghlùinibh taobh a leapa, agus chuir mi suas guidhe dùrachdach as a leth. Tharruing mi a h-inntinn gu caoimhneas a h-Athar nèamhuidh, thug fasgadh dhi an àm a h-airce san tigh anns an robh i. Labhair mi uime-san aig nach robh àite far an leagadh e a cheann; labhair mi air toillteannas a bhàis; gràs agus saorsa na slàinte choisinn e; 'iochd agus a ghràdh do pheacaich bhochda; labhair mi air 'ais-eirigh 's air an eadar-ghuidhe ghlòrmhor tha e deanamh as leth a chuid caorach féin air deas-laimh an Tì a's airde. Labhair mi mu'n chomh-fhurtair an Spiorad-Naomh; ghuidh mi airson a shòlais, a chultaic agus a làthaireachd a bhi maille rithe an àm a teinn. Labhair mi rithe mu ghràdh an Tì sin tha faire thairis air an eun a's faoine tha san ealtainn; athair nan dìlleachdan, agus léigh mòr chorp agus anamanna an t-sluaigh. Ann an aon fhocal, labhair mi rithe na shaoil mi bha ceadaichte dhomh a ràdh ri h-aon air nach robh bheag no mhòr a dh' eòlas agam, ach gu'n robh i do réir coslais air leaba a bàis agus fo iomaguin spioradail.

'Nuair bha mi deas gu falbh, shìn i mach a làmh. " Mìle mìle taing," ars' ise. " O 's mise fhuair am

faothachadh! Bha tart air m' anam, agus thug sibhse dh' ionnsuidh an fhuarain mi. Bha m' anam meat air seargadh, ach thainig drùchd gràsmhor air. Tha mi'n dùil gu faigh mi codal—tha sìth naomh air teachd air mo spiorad. Mise a' gearan! O! 'm bi mi 'gleachd 'na aghaidh gus an tilg mi an deò? An tig an t-uabhar so gu bràth gu làr? An Tì a's airde thoirt maitheanais domh!"

Thug i fàsgadh càirdeil do'm làimh; agus an déigh dhomh focal no dhà a labhairt, dh' éirich mi gu falbh. Lean an t-seana bhean mi dh' ionnsuidh an doruis. "Mìle buidheachas, fhir mo chridhe," deir ise, "nam b' aithne dhuit cò i bhiodh tu bàigheil rithe—b' eòlach 'ur dà athair air a chéile."

Pillidh mi 'màireach, deir mi, ma's beò mi, g'a h-amharc; 's cha 'n'eil bàigh no càirdeas tha 'm chomas a nochdadh dhi nach dean mi. Ciod tha cur oirre? "Tha," deir an t-seana bhean, "cridhe briste; ach cluinnidh sibh sin 'na dhéigh so."

Phill mi mar a gheall mi, 's fhuair mi Màiri gu mòr ni bu làidire;—bha i comasach air seanachas; agus dh' fhiosraich mi le sòlas gu'n robh i eòlach air a Bìobull, air a dleasnas d'a Cruithfhear, agus air obair na slàinte. Fhuair i cothrom maith 'na h-òige, agus thug deuchainnean, tinneas, agus bochduinn gu tròm-mhothachadh i. Bha iomad seanachas taitneach againn. Chinn sinn eòlach air a chéile; dh' fhosgail i a cridhe rium, agus cha do cheil i uam na bha cur cùram agus bruaillean air a h-anam. "Air son an t-saoghail so," arsa Màiri, "tha mi sgìth dheth; mheall e mi gu tròm; chuala mi iomradh air saoghal a's fearr,—air saoghal àillidh agus sona, agus air na rinn mo Shlànuighear chum a chosnadh dhomh. Saoilidh mi air uairibh gu bheil mi a' làn-chreidsinn càirdeas, iochd, agus gràdh mo Dhé; saoileam gu bheil mi tèaruinte, nach 'eil fàth iomaguin: anns na h-amanna sona sin tha seòlainean glòrmhor air am fosgladh dhomh trid creid-

eimh; ar leam gu bheil Dia gu cinnteach agus gun teagamh air bith, ann an sìth ri m' anam, air sgàth na rinn Iosa, agus na tha Iosa deanamh air mo shon. Agus O! anns na h-amanna taitneach sin, bu mhiann leam sgiathan na h-iolaire bhi agam, itealachadh air falbh, agus a bhi aig fois. Ar leam anns na h-amanna sin gur léir dhomh Criosd aig ceann na slighe, a dhuais mhòr ghràis 'na làimh agus a dheas-lamh sìnte 'm chòmhdhail. 'Seadh, ar leam gu bheil mi 'g éisdeachd caithream naomh laoidhean àrda nan aingeal, agus am focal àghmhor sin o bheul m' Athar, *Thig,* na bi fo eagal, tha do pheacannan air am maitheadh dhuit; bhàsaich Criosd air do shonsa, c'arson tha thu fo eagal? O! thusa air bheag creidimh, éirich agus thig dhachaidh. Ach O! air uairibh eile tha teagamh, a's amharus, a's eagal, agus eu-dòchas 'gam bhuaireadh—stad a' chuisle ard spioradail—tha marbhantachd agus uamhas 'gam ghlacadh. Tha a' cheist mhòr sin, An gabh Dia ri m' anam? a rithist a' dùsgadh oillt. Tha mi 'clisgeadh air m' ais o'n bhruaich, agus ag éigheach '*O! leig dhomh bhi beò.*' So an cor brònach anns a 'bheil mi. Is sibhse h-aon do theachdairibh an t-soisgeil—labhraibh agus éisdidh mi; dh' fhosgail mi mo chridhe ribh."

'S ann do theachdairibh an t-soisgeil mi, neo-airidh mar tha mi air urram co mòr, agus so barantas mo theachdaireachd, *Imich air feadh an t-saoghail uile, agus searmonaich an soisgeul do gach dùil.* Agus ma tha thu feòraich ciod e an soisgeul, innsidh mi sin duit ann an cainnt aingeil o nèamh. *Feuch* (ars' an t-aingeal, Lucas ii. 10,) *a ta mi ag innseadh dhuibh deadh sgéil mhòr-aoibhneis, a bhitheas do'n uile shluagh:* agus ciod e an deadh sgeul, no an soisgeul, a bh' aig an teachdaire ghlòirmhor? *Rugadh dhuibh an diugh Slànuighear*—Slànuighear o pheacadh, o ifrinn, agus o thruaighe. Agus cò e thainig air turus an àigh? "*Criosd an Tighearna.*" Dia

air 'fhoillseachadh san fheòil. Dhuit-sa tha an Slànuighear so air a bhreith—dhearbh e 'na bheò-shlainte cò e le 'ùmhlachd do thoil Dé—le toillteannas a bheatha agus ìobairt a bhàis—le 'aiseirigh agus le 'eadar-ghuidhe aig deas-làimh an Athar, choisinn e beatha shiorruidh dhuit-sa agus dhòmhsa, agus do gach aon air feadh an t-saoghail a chreideas ann, a dh' earbas an anama ris, agus a tha air an co-éigneachadh a bhi beò dhasan a ghràdhaich iad agus a bhàsaich air an son. Creid ann, agus bithidh tu air do thèarnadh; earb as, agus cha mheallar thu. So gealladh Dhé; dhuit-sa tha an gealladh so air a dheanamh; earb ann—tha e sgrìobhta le peann siorruidh—air a thoirt seachad fo bhòid nach fàilnich. Tha fasgadh mu d' choinneamh—teich d'a ionnsuidh; 'se do bheatha—do làn bheatha; thig mar a ta thu—thig a nis—na bi fo amharus—is e t' Athair fèin tha 'gad ghairm—tha e ann an réite riut—fhuair e fein ìobairt air do shon. Thoir an aire nach cuir thu teagamh ann an Dia, agus nach creid thu nàmhaid t' anama 'roghainn air; oir 's esan tha dùsgadh an amharuis thruaigh tha 'gad chumail o uchd t' Athar.

Thog Màiri a sùilean ri nèamh, a's phaisg i a dà làimh air a h-uchd. "Tha mi 'n dùil," ars' ise, "gur è. A Thighearna tha mi creidsinn; neartuich thusa mo chreidimh. O! gu'n deanadh an spiorad naomh gach amharus agus teagamh fhuadach, agus gu'n tugadh e dhòmhsa làn earbsa làidir shocrach a chàramh air toillteannas mo Thighearna, air obair na saorsa!"

Thubhairt mi rithe gu'm b'e sin miann Dé—glòir a thabhairt dhà le earbsa as. Air falbh mata le t' amharus agus le t' eagal; tha t' eagal a' fuarachadh do ghràidh, tha so a' pasgadh a suas sgiathan a' chreidimh a tha togairt sgaoileadh a mach agus itealachadh air falbh. Earb mata ann am focal, ann an gealla, Dhé, agus dean uaill san t-Slànuighear. Bochd,

mi-airidh, truagh, peacach, mar tha thu, creid; agus abair, Bhásaich Criosd air mo shon-sa, agus is leam e—'s leam an ìobairt réite thug e seachad—air mo shon-sa tha e beò, agus a' deanamh eadar-ghuidhe shuas ann an nèamh. Abair, 'si so acair m' anama tha air a tilgeadh fada stigh do'n ionad naomh; agus ged tha 'n t-eithear beag, breòite, air a luasgadh, 's air a h-udal air aghaidh nan uisgeachaibh ann an latha na gaillinn agus ann an oidhche 'n dorchadais, gidheadh cha 'n eagal di. Cha 'n eagal bonn: oir tha'n acfhuinn ris am bheil i 'n earbsa co-cheangailte ri Righ-chathair Dhé—an acfhuinn luachmhor nach fàilnich a chaoidh! Tog do ghuth mata, maille ris an t-Salmadair, agus seinn le caithream taingealachd.

O m' anam, c' uime leagadh thu
  Le dìobhail misnich sìos?
A's c' uim' am bheil thu 'n taobh stigh dhìom
  Fo thrioblaid a's fo sgìos?

Cuir dòchas daingeann ann an Dia,
  Oir fathasd molam e;
Air son na furtachd a's na slàint'
  Thug dhomh o 'eudan réidh.

Fhuair Màiri sòlas. Ged a b'e meadhon a'gheamhraidh a bh' ann, bha e dhise mar mheadhon an t-samhraidh águs àm seinn nan eun. Dheònaich am Freasdal caomh a beatha shìneadh a mach; chunnaic mi i gu tric na dhéigh so, 's bha i ann an staid shàmhach, shìochail, shona. Bha i ann an caitheamh thròm, a' sìoladh as o latha gu latha. Chunnaic mi nach robh 'n t-àit anns an robh i freagarach—'s i 'n éiginn chruaidh thug air a banacharaid bhochd a cur ann—cha robh aice na chumadh 'na seòmar beag féin i—chosg i na bh' aice air aghaidh an t-saoghail, ach dol a dh' iarraidh na déirce cha b' urradh dhi. "Thoir air a h-ais i,"

arsa mise, "agus na biodh aon ni a dhìth oirre tha freagarach, feumail air a son. Sa 'bhaile-mhòr so tha sporan nan Gàidheal furasd' fhosgladh; cha robh snuim chruaidh riamh air 's bean-dùthcha no fear-dùthcha 'n airc. Thoir air a h-ais i, arsa mise, dh' ionnsuidh do dhachaidh féin, agus gheibh sinn mun teid a' ghrian fodha 'nochd, na dh' fhòghnas. Gheibh—'s cha chluinn càch co dhà tha sinn 'ga iarraidh, na cò bha 'nan airc." Thug so fuasgladh mòr d'a cridhe, ged dh' fhàs i co lag ann an latha no dhà 's nach deachaidh againn air a gluasad.

Latha dhomh le bean-dùthcha cheanalta bhi 'ga h-amharc, 's i mòran ni bu làidire, dh' innis i dhomh a h-eachdraidh, agus oidheirpichidh mi a toirt seachad 'na cainnt bhlasda féin.

---

## *Màiri a' Ghlinne.*

### II. EARRANN.

"RUGADH mise," deir i, "ann an Eilean a' Cheò. 'S àrd a bheannta gorma, 's fasgach uaine a ghlinn bhòidheach. Ged a's lag, dìbli mi 'nochd, tha fuil dhaoine treuna air an cuala sibhse iomradh, a' ruith 'am chuislibh. Cha robh leanabh aig m' athair 's mo mhàthair ach mi, agus ghràdhaich iad mi le toigh mhòr.

"Bha mi, gu truagh, air mo mheas ni b' àille agus ni bu bhòidhche na aon chaileag eile bha san dùthaich. Bha crodh a's caoirich againn, a's gabhail bheag fhearainn: cha robh dìth no uireasbhuidh oirnn, no farmad ri aon teaghlach san eilean.

"'Nuair thainig mi gu aois, bha h-aon no dhà ag iarraidh mo phòsadh; ach cia mar a b' urra' dhomh mo làmh thoirt do dhuin' eile, 's gu robh mo chridhe o chionn fada aig Mànus donn na Beinne.

"Thogadh sinn le chéile, agus mar dh'fhàs sinn suas neartaich ar gaol. Cha 'n 'eil stà innse' a thricead 's a bhòidich e nach robh air aghaidh an t-saoghail té d'an d'thug e gaol ach Mairi a' Ghlinne; agus, mo chreach! 'se mo chridhe bochd a dh' innseadh dhomhsa co blàth, seasmhach 's a bha mo ghaol-sa dhàsan. Chaidh an aimsir seachad gu maith; bha m' anam mar gu'm b' ann a' snàmh ann an sòlas. Cha robh cleith no folach eadaruinn: c'ar son a bhitheadh? cha robh 'na bheachd ach na bha ceart agus measail, agus focal cha d' thainig as a bheul ach a'chainnt bu bheusaiche agus bu chliùitiche.

"Bha cairdean Mhànuis dhòmhsa mar mo mhuinntir féin, gach aon diubh ach a phiuthar, a bha fada fada 'm aghaidh, 's gun fhios c'ar son. Cha robh dòigh a b' urrainn i chleachdadh nach d' fheuch i chum cur eadaruinn; ach so cha deach aice air an àm a dheanamh. Bha'n ùine dol seachad, agus bha latha na bainnse gu bhi air a shuidheachadh, 'nuair thainig litir as na h-Innsibh-an-Ear, o bhrathair-'athar Mhànuis, ag iarraidh air e dhol thairis g'a ionnsuidh agus gu'm fàgadh e 'bheartas aige. Thainig a phiuthar le cabhaig agus le sòlas a dh' innse so dhomh. Thainig e féin air an là-màireach; agus tha mi làn chreidsinn gu'm b'fhearr le Mànus fuireach leam sa' ghleann air a' bheagan, na m' fhàgail airson òr nan Innsean. Ach cha d'fhuair e tàmh no fois o 'chàirdibh. Bha brathair-'athar aosda, euslan, bha e saoibhir mar an ceudna; ann an ùine ghearr bhiodh Mànus dhachaidh a rithist, agus an sin choimhlionadh e gach gealladh dhòmhsa. Mar so labhair cairdean Mhànuis, agus chunnaic mi gu robh e féin deònach air falbh. Cha dubhairt mise gu'm b'olc, agus cha mhò thubhairt mo mhuinntir.

"Chaidh e mach do Dhun-Eideann a cheannach gach goireas a bha dhìth air, oir thainig dhachaidh am pailteas chum na crìche so. Fhuair e 'dhealbh féin air a tharruing, agus coslas ni b' fhìrinniche

cha'n fhacas le sùil. Bha'n dealbh so air a shuidheachadh ann an òr, le 'fhalt donn féin agus m' fhaltsa air an amladh le chéile mu'n cuairt da. Thug Mànus an dealbh so far an robh mi an oidhche mun d' fhalbh e. 'So,' ars' esan, 'a Mhàiri, cuimhneachan beag a thug mi dhachaidh air do shon. Giùlain ann ad uchd e, agus fagus air do chridhe; agus ma chluinneas tu tuaileas ormsa, ma bhios eagal ort gu'n dì-chuimhnich mi thu, amhairc air an dealbh sin: chì thu fìrinn a's bàigh a's gràdh 'san t-sùil sin, nach atharraich agus nach caochail am feadh 's a tha 'n t-anam a'm' chòm.' Chàirich mi ann am uchd e. ''Se 'm bas,' arsa mise, 'a dhealaicheas sinn;' agus mar thubhairt, b' fhìor. Ciod th' agaibh air—b' éiginn dealachadh. Bha 'ghealach ag eiridh cùl na beinne mar a phill mi o'n tràigh. Tha farum nan ràmh agus onfhadh tròm tùrsach a' chuain fhathasd a'm' chuimhne mar gu'm b' ann an raoir a dhealaich sinn.

"Phill mise dhachaidh—ach chaidh an t-saighead 'am chridhe air an oidhche sin, a dh' fhàg guin nach d' thàinig, agus nach tig, as. Bha mi gòrach, amaideach, aineolach; air mo Chruithfhear bha mi tur dì-chuimhneach. Bha ìodhol eile aig mo chridhe—a's dhìol mi gu tròm air a shon. Air-san bha mi smuainteachadh moch agus anmoch; bha e ann am smuaintibh san latha—bha e 'am aisling san oidhche. Ge b'e taobh a rachainn, bhiodh 'fhaileas fa chomhair mo shùl: a' siubhal an rathaid mhòir, bhithinn a' meòrachadh a bhriathran, agus, ge h-oillteil r'a innse e, 's ann air a bhiodh m' inntinn a' ruith ann an tigh-aoraidh an Tighearna; oir ged a dh' éirinn 's a shuidhinn mar a dheanadh càch—ged bhiodh am Bìobull a'm' làimh—ged bhiodh fonn nan salm air mo bhilibh, 's ann anns na h-Innsibh, aig Mànus na Beinne, bha gràdh agus tlachd m' anama.

"O! 's mise bha cealgach! 'S ann do thròcairean an

Tighearna nach d' thainig sgrios orm an lorg mo ghiùlain fhaoin, ghòraich. 'S ann air an dealbh a bha 'n crochadh ri m' uchd, ag éiridh 's a' luidhe leam, bha 'cheud sealladh sa' mhaduinn, agus an sealladh mu dheireadh san oidhche.

"Bha sa' cheud dol a mach litrichean a' teachd uaithe gu tric, làn do'n chainnt bu bhlàithe 's bu ghrádhaiche; ach chinn iad ni b' ainmice agus ni b' fhuaire. Mu dheireadh stad iad gu buileach, agus cha robh fios a' teachd a'm' ionnsuidh ach mar bha naigheachd na dùthcha 'g innseadh.

"Bha *aonta* m' athar a mach; chuireadh màl mòr mu choinneamh a' bhaile; bha e féin breòite, euslan; mhothaich e mar bha mise 'sìoladh as. Is minic a chanadh e rium 's na deòir a' tuiteam gu frasach: 'A Mhàiri, a chuilean mo rùin, cha 'n 'eil thusa mar bu mhiann le t'-athair.' Thàinig a' bhàirlinn—thàinig latha Bealltainn. B' éiginn an gleann bòidheach fhàgail. Chreiceadh gach crodh a's caoirich; ach mun d' thainig latha na h-imrich, bha 'n t-athair bu bhàigheile fo'n fhòid.

"Thog mo mhàthair a's mis' oirnn; agus ann am bothan bochd air an aon mhart, agus baidnein beag ghabhar, fhuair sinn gabhail againn ann an ceann eile na dùthcha. Cha b' fhada sheas mo mhàthair. Bliadhna an déigh bàs m' athar, chàireadh a corp r'a thaobh. Chaitheadh am beagan a bh' ann an àm a bàis, a's dh' fhàgadh mise 'm dhùile bhochd, laig, bhreòite, gun athair gun mhàthair, gun phiuthar gun bhràthair, gun duine air uachdar an t-saoghail mhòir ann an dlùth-chàirdeas domh. Ach 's fada o'n a chuala sibh e, 'Thig Dia ri h-airc 's cha'n airc 'nuair thig.' 'S mise dh' fhiosraich gu'm b' fhìor. Chuir esan caraid a' m' rathad. Bha ministeir san eilean sin, fear a' chridhe mhòir. 'S iomad truaghan bochd a fhuair fasgadh 'na thigh; 's iomad dìlleachdan bochd d'an robh e mar athair; 's iomad allaban dìbli fhuair e air seacharan, 's a bha

e 'na mheadhon chum an treòrachadh chum an Tì ard a chùm agus a chruthaich iad. B' ann diùbh mise. Chaochail thu, fhir mo chridhe!—ach tiota beag, agus coinnichidh sinn ann an dùthaich a's fearr!. Bha càirdeas fada mach eadaruinn, 's cha'n fhòghnadh leis ach mi dhol 'ionnsuidh a thighe. Turus an àigh dhòmhsa! A mach o'n latha sin fhuair mi misneachd, fhuair mi beachd ùr air an t-saoghal—bha mi fàs ni bu làidire, ach bha mo chridhe fathasd goirt, goirt—agus bithidh.

"Thainig bean-uasal cheanalta bheartach dhachaidh air an t-samhradh sin á Dun-Eideann, 's cha ghabhadh i diùltadh uam gun dol leatha gu Galldachd, a' gealltainn gu faigheadh i cosnadh dhomh, leis an tugainn mi féin roi 'n t-saoghal gun bhi 'm uallach air neach air bith. So na bha dhì orm. Dh'-fhàg mi tigh an duine bheannaichte, 's ràinig mi Dun-Eideann. Fhuair mi cosnadh ann an tigh measail, le teaghlach caoimhneil tlachdmhor, far nach robh bheag agam ri dheanamh ach cùram a ghabhail do dhithis phàisdean, co lurach àluinn 's a bha riamh ann an aon teaghlach. Bha mi dìleas faicilleach. Latha do na làithean mar bha mi mach air na sràidibh leis na leanaban, mhothaich mi òg-bhean uasal eireachdail, agus duin' uasal àrd flathail a' labhairt r'a cheile, dlùth do'n àite 'n robh mi 'm sheasamh. Dhealaich iad; ach mar bha esan a' gabhail tarsuinn air an t-sràid, chuala mi ise 'g éigheach gu h-ard 'na dhéigh air 'ainm. Ciod an t-ainm a bha so ach an t-ainm bu bhinne leam éisdeachd. Ràinig am fonn mo chridhe. Dh' amhairc mi agus mhothaich mi gu'm b'e Mànus a bh' ann. O! dh' aithnichinn e 'm measg sluagh an t-saoghail. 'Sè th' ann, arsa mise, ach ceum cha robh mi comasach air gluasad. Thainig tuainealaich a' m' cheann; thainig breisleach orm; 's mur bithinn air mo thaic a leigeil ri ceann tighe bha dlùth dhomh, bha mi air tuiteam air a' chabhsair. Ghabh iad (ise leigeil a taic air a ghairdean,) a nall

far an robh mi, agus bha mo fhradharc a rithist a' tighinn. Bha h-aon do na leanaban air a' chabhsair, agus thòisich a' bhean-uasal ri brìodal ris. Dhlùthaich iad orm; mhothaich iad nach robh mi gu maith, oir bha mo thaic fathasd ris a' bhalla ged bha sùil agam air na leanaban. Dh' amhairc mi gu geur 'na eudan. Dh'fhàg an deirge a ghruaidh—thug e clisgeadh beag as. Cha robh comas agam air aon fhocal a labhairt: thainig reachd 'am mhuineal. Cha d' aithnich e mi, tha mi làn-chinnteach nach d' aithnich: ach an déigh dhoibh dol seachad, chunnaic mi e toirt sùil 'na dhéigh, agus uaithe so thuig mi a dh' aon chuid, gu'n d'thug e fainear gu robh samhlachadh eadar mi 's Màiri a' Ghlinne.

"Thachair dhomh bhi mach latha eile, agus choinnich mi té 'mhuinntir mo dhùthcha, dh' innis domh gu robh Mànus sa' bhaile; gu'n do phill e as na h-Innsibh le anabarra beartais; agus gu'n cual' i gu robh e féin agus maighdeann òg Shasunnach a' dol a phòsadh. Chuala mi an t-àite san robh e fuireach, ach cha leigeadh mo chridhe leam dol far an robh e. Chaill mi mo shlàinte. B' éiginn mo chosnadh fhàgail. Chaidh an teaghlach aig an robh mi do Shasunn, ach cha robh e 'm chomas an leantuinn. Thainig mi do'n bhaile-mhòr so, gun fhios c' arson; agus fhuair mi fasgadh agus cairdeas ann an tigh na mnatha còire sin a chunnaic sibh maille rium san àite so. Chreiceadh na bh' againn, a chuid 's a chuid; bha mo bhana-charaid bochd, co bochd 's a bha mise. Thuig mi gu robh am bàs dlùth. Chuala mi gu robh Mànus pòsda; ghlac mi 'm peann uair agus uair chum fios a leigeil d'a ionnsuidh air a' chor bhochd anns an robh mi, ach thainig fuil mo shinnsirean, *Sliochd Olghaire an Dùin,* beò, lag mar bha mi, agus thilg mi 'm peann as an t-sealladh. Cha dubhairt mi focal ni bu chruaidhe riamh 'na aghaidh na am freasdal a thoirt maitheanais da. 'Se sin guidhe dùrachdach mo

chridhe. Mheall iad e!—mheall iad e!—cha deanadh Mànus riamh mar rinn e mur biodh iad air a mhealladh. Tha mise so a nis, agus am bàs dlùth. Is e 'bheatha—fàilt' air! Tha mi sgìth do'n t-saoghal—tha mi nis a' mothuchadh gu bheil gràdh aig mo Dhia orm. Roimhe so bha 'm bàs 'na chulaidh-eagail leam; ach mar a's dlùithe tha mo cheann-crìche tighinn orm, 's ann a's soilleire an sealladh a tha m' Fhear-saoraidh a' toirt dhomh air àilleachd an Ard-Righ agus maise na dùthcha tha fad' as. Tha m' fhuil a's m' fheòil a' fàilneachadh; ach anns an Tighearna Dia tha neart siorruidh. 'Se so mo chul-taic 's mo shòlas, nach 'eil dìteadh dhoibhsan a th' ann an Iosa. Air-san, amhàin, tha m' earbsa airson tèaruinteachd. 'S tric a leugh mi sa' Bhìobull nach 'eil saorsa ann ach tre fhuil Chriosd; ach a nis tha mothachadh agus fiosrachadh làidir agam air an fhìrinn so. 'Nuair dh' amhairceas mi air m' ais air mo chaithe-beatha, cha léir dhomh bheag ach aobhar nàire agus aithreachais—ach 'nuair bheachdaicheas mi air mo Shlànuighear, cha léir dhomh bheag no mhòr ach neart, agus dòchas, agus slàinte. Tha fios agam gu'n do riaraich e an lagh, gu'n d' thug e steach fìreantachd shiorruidh. Tha fios agam gu'n d' thug e an gath o'n bhàs, agus gu'n d' thug e buaidh thairis air an uaigh; air chor agus ged a bhàsaicheas mi gu'm bi mi beò, oir tha m' Fhear-saoraidh beò, agus seinnidh mi fhathasd a chliù maille ri spioradaibh nan daoine maithe, foirfe, ann an glòir. Tha mo thaic air tròcair Dhé ann an Criosd. O! cia mòr a mhaitheas!"

Mar so chrìochnaich Màiri a' Ghlinne a h-eachdraidh. Cha robh latha fhad 's bu bheò i 'na dhéigh so, nach deachaidh mi g'a h-amharc. Bu shoilleir gu robh crìoch a turuis shaoghalta 'n impis bhi seachad—bu shoilleir gu robh an teud òir a' fàilneachadh. Bha a tùr 's a tuigse agus comas labhairt aice air gach àm. Cha'n iarradh i ach a bhi leugh-

adh a' Bhìobuill; "O! leabhar an àigh!" arsa Màiri bhochd—"cliù dhàsan a dh' fhàg againn e mar fhuaran fionnar beò san tìr airsneulaich so!" 'S iomad seanchas taitneach a bh' againn le chéile. Thogadh i gu tric laoidh le guth fann briste. 'Nuair a shaoileamaid gu robh i 'na suain, dh' fhosgladh i a sùil chiùin le aomadh àrd—"Tha mi 'n so, a Thighearna, a' feitheamh t' àma-sa, deònach togarach gu falbh; ach ma tha 'm barrachd agad-sa mu m' choinneamh 's an t-saoghal so, do thoil féin gu robh deanta."

Latha do na làithean, mar bha mi suidhe aig taobh a leapa, agus mo chùl ris an dorus, thug Màiri sgread àrd aisde, agus chunnaic mi neul a' bhàis air a gruaidh. Dh' fhosgail i ris a sùilean—thug i oidheirp air a làimh a thogail—"'S è gun teagamh," deir ise, "th' ann—cha 'n' eil mo fhradharc 'gam mhealladh—'S è th' ann. O! 'Mhànuis, a Mhànuis, an tu th' ann!" Tuille cha b' urra' dhi—thuit i thairis. Thug mi sùil a dh' ionnsuidh an doruis, agus chunnaic mi ard uasal eireachdail 'na sheasamh maille ri lighiche 'n tighe. Cha robh suim aige do nì, oir cha chual' e na thubhairt Màiri. "Thig a nall," arsa mise, "agus amhairc san eudan so." Shaoil mi gu'n do chaochail i, agus chuir mi romham innse' dha cò i. Bha 'dhealbh féin aice 'na làimh. Dh' amhairc e gu geur—dh' fhàg an fhuil 'eudann—thainig seòrsa do chrith air. "Is i th'ann," arsa mise, "*Màiri a' Ghlinne.* Sin agad buil agus crìoch do cheilge!"

Thuit e air a' chathair—thilg e néapaiginn shioda bha 'na làimh thairis air 'eudan—tharruing e osna thròm—thug e taobh na leapach air—thilg se e féin air a ghlùinibh—ghlac e a làmh fhuar, agus chunnaic mi a dheòir a' tuiteam gu frasach.

Thigibh an so, a luchd na ceilge—a luchd nam breug, a mhealltairean! faicibh toradh an uilc! éisdibh na h-osnaichean tha dùsgadh as a' choguis leònta so. Thigibh an so, sibhse tha le geallaidh-

nibh pòsaidh a' dùsgadh dòchais nach 'eil a mhiann oirbh a choimhlionadh—faicibh an t-àilleagan truagh so air leabaidh a bàis air tàil geallaidhne' briste!

Thainig Màiri as a' phaiseanadh—dh' fhosgail i a sùil ghorm a rìs—bha'm fallus fuar air a bathais gheal, ach bha fiamh a ghàire air a h-eudann ciùin. "Tha thusa 'n sin, a Mhànuis," ars' ise; "thig ni's dlùithe dhomh—tha mi lag, lag. Tha mi toirt maitheanais duit—tha, o ghrùnnd mo chridhe. Mheall-adh thu. O! 's mòr a dh' fhuiling mi air do shon —ach nach coma cò dhiùbh—tha fuasgladh dlùth. Tha mise sona, 'Mhànuis.-O! gu'n robh thusa mar a ta mise, 'nuair chàirear thu air leaba bàis. Tha thu pòsda, 'Mhànuis: gu'n robh thu sona! ach O! cha ghràdhaich té thu gu bràth mar rinn mise. C'àite 'm bheil thu? Tha tuainealaich am cheann. A Mhànuis, na fàg mi—tiota beag."—"Cha 'n fhàg —cha'n fhàg. O! nach robh mi riamh air t'fhàg-ail! Cha robh mi sona latha o'n thréig mi thu. Cha do mheall duine mi ach mo chridhe uaibhreach féin. Cha robh mi sona—'s cha bhi; slàn le sonas an t-saoghail-sa dhòmhsa! Mhurt mi thu, agus bidh mallachd an uilc air mo shiubhal fhad's a's beò mi. Cha d' thug thu maitheanas domh, a Mhàiri—cha 'n urrainn duit maitheanas a thoirt domh!"—"Thug," ars' ise: "aige-san thug dhomh an comas sin a dheanamh, tha fios gu'n d' thug mi làn-mhaitheanas duit;—ach na fòghnadh sin leatsa —guidh air Dia maitheanas a thoirt duit."

Thug i mach an dealbh a bha crochta r'a muineal —"So," ars' ise, "gabh air ais an cuimhneachan so. Bha Màiri 'Ghlinne dìleas—thubhairt thu rium, 'Gléidh e, a Mhàiri, gu latha do bhàis.' Thàinig an latha sin a nis—cha 'n' eil feum air ni's faide.— So, a Mhànuis, gabh air ais e; ach stad—leig dhomh aon sealladh eile 'ghabhail de—leig dhomh a chur aon uair eile ri m' chridhe. Is iomadh latha thug e dhomh sòlas. Cha d' thainig atharrachadh

air an dealbh sin riamh : tha blàs na sùl sin—tha fiamh a' ghàire sin—tha àilleachd na mala sin, agus cumadh a' bheòil sin, co bàigheil neo-chaochlaideach dhòmhsa gu latha mo bhàis, 's a bha iad air a 'cheud latha anns an d' fhuair mi uait e air an tràigh. O! 's iomad faothachadh a fhuair mo chridhe bochd o'n chuimhneachan bheag sin. So, a Mhànuis, gabh air ais e—Slàn leis—slàn leis an t-saoghal!"

Thuit i seachad tamull beag. Cha do labhair sinn focal. Thog i rithist a ceann—" Tha mi," ars' ise, " dol air mo thurus—tha mi deònach. Tha mi mothachadh gu bheil tobar na beatha a' traoghadh —gu bheil an teud airgid a' fuasgladh. Tha dorchadas a' tighinn orm. Tha mo chridhe fuar, fuar. Na fàg mi, 'Mhànuis. An dùin thu mo shùil sa' bhàs? Cha léir dhomh thu—O! tròcair do m' anam, a Dhé!"

Thuit a ceann air uchd Mhànuis—tharruing i aon osna—mhothaich mi aon spàirn lag. Bha 'n uspairn dheireannach seachad. Bha Màiri a' Ghlinne am fois shiorruidh!

---

*Freasdal Dhé.*

THA 'ghrian ghlòrmhor air dol gu clos san iar : tha drùchd an anamoich a' braonadh gu làr : tha 'n àile bha teith air fás fionnar : tha na blàithean a' pasgadh an duilleagan riomhach ; tha iad 'ga 'n cruinneachadh féin suas, ag aomadh an cinn gach aon air a chois mhaoth.

Chruinnich a' chearc a h-àl fo a sgiathan ; tha iad aig fois ; tha mhàthair-ghuir aig clos mar an ceudna.

Phaisg na h-eòin bheaga 'n ribheid ; sguir an ceileirean binn ; tha iad 'nan codal air na geugaibh, gach aon 's a cheann fo 'sgéith.

Cha chluinnear srann nan seillein mu 'n chòinneig, no am measg nam blàithean milis: chrìochnaich iad an obair, agus tha iad 'nan luidhe gu dlù 'nan seòmraichibh céire.

Tha na caoirich fo thàmh air an rùsgaibh tlà, agus cha chluinnear an àrd-mhèilich ni 's fhaide air a' bheinn.

Cha chluinnear fuaim nan ioma guth, no sùgradh na cloinne-bige, no dian-thailmrich chos, no co'-ghàirm sluaigh a nùll 's a nall.

Cha chluinnear òrd a' ghobha air an innein, no tuireasg an t-saoir le 'thoirm sheirbh.

Tha gach aon sìnte air a leabaidh thàimh, agus tha an naoidhein 'na shuain air broilleach a mhàthar.

Tha dorchadas air aghaidh nan speur, agus tiugh-dhorchadas air an talamh: tha gach sùil dùinte, agus gach làmh gun ghluasad.

Cò tha gabhail cùram do 'n t-sluagh, am feadh a tha iad 'nan tròm-shuain; an uair nach urrainn iad iad féin a dhìon, no cunnart fhaicinn a tha dlùthachadh?

Tha sùil ann air nach aom suain; tha sùil ann a chì ann an dorchadas na h-oidhche, mar air àird a' mheadhon-là.

An uair nach 'eil solus gréine no soillse gealaich ann; 'nuair nach 'eil lòchran san tigh, no aon reull ruiteach ag amharc amach troimh dhuibhre neòil; chì an t-sùil sin anns gach ionad, agus tha i do ghnà a' faireadh thairis air uile theaghlaichibh an domhain

'S le Dia an t-sùil nach coidil: tha a làmh do ghnà mu'n cuairt duinn. An uair a bha sinn sgìth, dh' ath-bheothaich e sinn le codal na h-oidhche. Chruthaich e 'n oidhche chum fois a ghabhail ann an sìth.

Mar tha 'mhàthair chaomh a' gluasad gu sèimh sàmhach feadh an tighe, a' cur cosg air gach fuaim, mun dùisgear am maothran as a shuain; mar tha i le sgàil a' dùnadh a mach an t-soluis o 'shùilibh maoth; mar sin tha Dia a' tarruing ciar-bhrat an

dorchadais m'ar timchioll ; agus ag àithneadh sàmh-chair agus fois, chum gu'n coidleadh a mhòr theagh-lach féin ann an sìth.

Sibhse, dhaoine, a tha air 'ur claoidh le saothair, agus a leanaba òga, agus gach creutair a's faoine agus a's laige, coidlibh gu sàmhach; tha Dia a' faireadh thairis oirbh.

Feudaidh sibhse codal, oir cha choidil esan : dùin-ibhse 'ur sùilean ann an tèaruinteachd, oir tha a shùil-san do ghnà fosgailte chum 'ur dìon.

'Nuair a théid an dorchadas thairis, agus a bhris-eas an òg-mhaduinn air 'ur sùilibh, tòisichibh an là le moladh Dhé, a ghabh cùram dhibh trìd dorchadas na h-oidhche.

A bhlàithean àillidh, an uair a dh' fhosglas sibhse a mach as ùr, sgaoilibh 'ur duilleach, agus thugaibh 'ur fàile a's cùbhraidh mar mholadh d' a ainm.

Eòin is moiche 'dhùisgeas, tairgibh dhàsan 'ur ceileirean tàingeil air geugaibh nan craobh ! seinnibh dhà-san mun seinn sibh 'ur n-òran gaoil.

Biodh moladh Dhé air 'ur cridheachaibh 'nuair a luidheas sibh sìos, biodh a chliù air 'ur bilibh 'nuair a mhosglas sibh gu moch.

---

## *Mu Dhiadhachd Chriosd.*

Tha diadhachd Chriosd air a leigeil ris duinn gu soilleir anns na Sgriobtuiribh naomha. 'Nuair a dh' fhosglas mi mo Bhìobull, agus a bheir mi fainear na h-ainmean a th' air an toirt da,—na buaidhean a th' air an cur as a leth,—agus na gnìomharan a rinn, agus a tha e deanamh ; cha 'n 'eil e ann am chomas a bhi ann an teagamh sam bith a thaobh na puing chudthromaich so. 'Se Dia is ainm dha ; an Dia mòr ; an Dia cumhachdach ; Iehobhah ; Tighearna nam feart. Tha uile àrd-bhuaidhean

agus iomlaineachda an nàduir dhiadhaidh air an cur as a leth. Tha e o shìorruidheachd gu sìorruidheachd; tha e uile-chumhachdach, uil'-fhiosrach, uile-làthaireach, agus neo-chaochlaideach. Tha uile ghnìomhara na diadhachd mar an ceudna air an cur as a leth; cruthachadh gach saoghail, 's na bheil annta: tha 'chùram agus a fhreasdal thairis air an iomlan. Aige-san tha cumhachd na mairbh a dhùsgadh,—maitheanas peacaidh,—sìth coguis,—buaidh air an t-saoghal,—agus beatha shìorruidh a bhuileachadh. Dhàsan buinidh e breth a thoirt air an t-saoghal, agus binn aingeal agus dhaoine a thoirt a mach. Cha 'n 'eil aon dàimh eadar Dia agus a chreutairean anns nach 'eil Criosd a' seasamh dhoibh maraon. Mar a chruthaich e iad, 's ann ann a tha iad a co'-sheasamh, agus air-san tha iad a' teachd beò. Uime sin, tha focal Dhé ag àithneadh aoradh a thoirt dà mar Dhia, agus thugadh aoradh dha le fàidhibh, agus le abstolaibh, daoinibh làn do chreidimh, agus do'n Spiorad Naomh. Dh' asluich iad stiùradh a fhreasdail, a chumhachd, a ghràis, agus a bheannachaidh fhad 's bu bheò iad; agus an àm bàis ghuidh iad gu'n gabhadh e an spiorad d'a ionnsuidh féin gu bhi maille ris 'na ghlòir. Shuas ann an nèamh tha e air a leigeil ris duinn na shuidhe air cathair a mhòrachd. 'Na làthair tha aingle 'gan sleuchdadh féin, a' tilgeadh an coroin aig stol a choise, a' folach an gnùise le'n sgiathaibh; agus a dh' oidhche 's a là gun sgìos gun airsneul a' seinn, Is naomh, naomh, naomh, an Tighearna Dia Uile-chumhachdach, a bha, a tha, agus a bhitheas. Agus tha uile-fheachd fhlaitheanais, d' an àireamh deich mìle, agus mìle do mhìltibh, a' seinn le chéile an aon orain shìorruidh, Beannachadh agus urram, agus glòir, agus cumhachd, gu'n robh dhasan a ta 'na shuidhe air an rìgh-chathair, agus do'n Uan gu suthain sìorruidh.

'Se diadhachd Chriosd a' chlach-steigh air am bheil

aitreabh na firinn air a togail. Thoir air falbh i, agus tuitidh an togail dhreachmhor so gu làr: dubh a mach an teagasg so á creidimh a' Chriosduidh, agus cha'n e 'mhàin gu bheil thu cur as a h-aon do na reultaibh dealrach a tha 'na iarmailt; ach 's ann a tha thu a' smàladh na gréine glòrmhor mu 'bheil iad gu léir a' gluasad, 's o 'm bheil iad a' faotainn an àilleachd agus an soluis. Thoir uam mo chreidimh ann an Diadhachd mo Shlànuighir, agus an sin feudaidh mi gu dearbh mo chlàrsach a chrochadh air na geugaibh seilich, agus a bhi fo bhròn; oir tha mi fathast ann am pheacaibh,—faodaidh mi mo dheòir a shileadh, agus a ràdh le barrachd aobhair na thuirt Muire, *Thug iad air falbh mo Thighearna, 's cha 'n 'eil fhios agam c'àite 'n do chuir iad e.* Ach co cinnteach 's is urrainn teisteas an Athar mo dheanamh, tha mi creidsinn gur h-esan an Dia beò agus sìorruidh. Air a' chloich so, an t-aon a's prìseile san aitreabh gu léir, togaidh mi mo dhòchas, agus leigidh mi taic m' anama, ag ràdh, ann an lànchreidimh, mar thubhairt Tòmas, MO THIGHEARNA, AGUS MO DHIA.

---

*Criosd 'na Dhia agus 'na Dhuine.*

'S fheudar 'aideachadh, 'nuair a thàinig am Focal san fheòil nach d' thainig caochladh no atharrachadh air an dà nàdur: cha d'atharraicheadh an Diadhachd gu daonnachd, 's cha mhò a dh' iompaicheadh daonnachd chum Diadhachd; ach dh' fhuirich iad le chéile eadar-dhealaichte 'nam buaidhibh mar bha iad. Ge nach 'eil e comasach dhuinne a thuigsinn cionnus a tha an dà nàdur a' co-aontachadh san aon phearsa, gidheadh cha 'n e 'mhàin gu bheil an fhìrinn so air a teagasg dhuinn gu soilleir ann am focal Dé; ach tha e follaiseach dhuinn ann

an uile eachdraidh Chriosd. Beachdaich gu suidhichte air Iosa Criosd, agus mothaichidh tu soilleir 'na phearsa Dia agus duine. Annsan cha do chaill an Dia a bheag d'a Dhiadhachd, agus cha 'n 'eil an duine air chor air bith air a dhealachadh o fhìor dhaonnachd. An àm a bhreith chì thu 'n *duine* air a gheur-leanmhuinn le Herod, agus anns a' cheart àm chì thu daoine glice na h-àird-an-ear a' toirt aoraidh dha mar *Dhia*. An àm a bhaistidh le Eoin, chì thu 'n *duine* a' teachd a nìos o Iordan, agus an *Dia* air a ghairm o nèamh le guth o'n Athair shìorruidh, ag ràdh, *'S e so Mac mo ghràidh anns a' bheil mo mhòr-thlachd.* Anns an luing, chì thu 'n *duine* air a chlaoidh, agus 'na thròm-shuain, agus *Dia* a tha smachdachadh na gaoithe agus na fairge, 's a chuir gu tosd iad le aon fhocal. Aig uaigh Lasaruis chì thu 'n *duine* a' sileadh nan deur, agus *Dia* a thug a charaid a bha ceithir làithean marbh, le focal a chumhachd chum beatha. Ann an gàradh Ghetsemane chì thu 'n *duine* air a ghlacadh leis na saighdearaibh, agus *Dia* a tha le anail a bheòil a' bualadh nan saighdearan dalma sin gu làr. Air a' chrann-cheusaidh chì thu'n *duine* a' bàsachadh, agus *Dia* a tha san àm sin a' toirt air an domhan criothnachadh, air chor 's gu'n do ghluais an talamh, gu'n d' thàinig dorchadas air aghaidh nan speur, gu'n do dhiùlt a' ghrian a solus, gu'n do sgoilt na creagan, agus gu'n robh an saoghal air fad fo uamhas, mar gu'm biodh e air a dhùsgadh gu mothachadh le bàs a Chruthaighir agus 'Fhir-shaoraidh.

---

## *Là na Sàbaid.*

CUIMHNICH là na Sàbaid a choimhead naomha. Is culaidh-smaointean agus fà-bròin a thoirt fainear uiread 's a tha 'n latha beannuichte so air a mhi-

naomhachadh leis an òigridh, agus leis an aosmhor. Cha soirbhich diadhachd am feasd leis a' mhuinntir a tha caitheadh an là sin ann an dìomhanas agus ann am faoin-shùgradh. Ma tha thus' a'cleachdadh bhi 'ga mhi-naomhachadh tha thu le d' làn-fhiosrachadh a' briseadh aon do àitheantaibh Dhé. Agus am feadh a tha dearmad aoin air bith do na h-àitheantaibh a' tarruing dhaoine chum càch a chur 'an suarachas, mar tha buaireadh a' teachd san rathad, tha briseadh na h-àithne so, gu h-àraidh, cunnartach agus ro-mhuladach; do brìgh gur e Dia 'na mhòr-ghliocas a shònraich an là so, anns am feud sinn fiosrachadh agus fòghlum fhaotainn, conaltradh a chumail ris féin, chum mar so gu'm bi sinn iomchuidh fa chomhair uile dhleasdanais na seachduin a leanas, gu'm bi sinn air ar neartachadh an aghaidh buairidh an t-saoghail, agus gu'm feudamaid cùram a ghabhail mu thimchioll ar leas spioradail. A réir 's mar tha daoine dearmadach air coimhead na sàbaid, tha iad anns a' cheart tomhas 'nan caithe-beatha 's 'nan giùlan a'teachd 'an déigh-làimhe anns gach dleasdanas eile. Cha mhòr nach feudar a ràdh, mu thimchioll gach aon a chaidh air an aghaidh ann an slighe an uilc, gus an do tharruing e sgrios orra, a dh' fhuiling fo làimh ceartais airson an droch bheairt, 's a chaochail gun aithreachas no gun dòchas,—gu'n d' aidich a' chuid bu phailte dhiubh gur ann le briseadh na sàbaid a thuit iad sa' cheud mhearachd, agus gu'n do tharruing an ceart pheacadh so, a tha co cumanta, 's do'm bheil daoine gabhail co beag suim, ni's mò na aon ni eile, a' bhinn mhaslach so a nuas air an cinn. O! mo chlann ionmhuinn! guidheam oirbh an t-Sàbaid a naomhachadh. Bha i air a naomhachadh le Dia, a ghabh tàmh air an là sin o 'oibribh uile. Tha i air a naomhachadh le Criosd, le bhi 'na cuimhneachan air an là a dh' éirich e o na marbhaibh. Tha i air a naomhachadh le dòchas nèimh, a tha air a

chumail a mach fo 'n t-samhladh shòlasach air Sàbaid do shuaimhneas sìorruidh. Tha i air a naomhachadh le'r n-uile uireasbhuidh spioradail san t-saoghal so, agus le'r dòchas ri sonas san t-saoghal a ta ri teachd. Uime sin na mi-naomhaichibh i. Builichibh i gu dùrachdach chum na ceann-crìche airson an do chuireadh air leth i. Seachnaibh gach obair shaoghalta ghabhas cur seachad no dh'fheudar air dòigh sam bith a sheachnadh. Na smaoinichibh air feala-dhà no faoin-shùgradh. Caithibh an là ann an saothair chràbhach—'an leughadh nan Sgriobtuirean,—a' còmhradh mu nithibh naomha, a' feitheamh air aoradh follaiseach—ri ùrnuigh dhìomhair—a' toirt fainear gu tùrail suidhichte cò sibh, agus ciod mar bu chòir dhuibh a bhith—'s a' gnàthachadh gach cothrom a bhuilich am Freasdal oirbh, chum cinneachadh ann an eòlas, ann an diadhachd, agus ann an naomhachd.

---

## *Maduinn na Sàbaid.*

NACH sàmhach maduinn chiùin an latha naoimh !
Tha fuaim an t-saoghail balbh. Cha chluinnear fòs
Sa' bhuailidh luinneag, no an fhead air raon.
Tha'n speal 'na shìneadh anns an fheur fo dhrùchd,
Na blàithean maoth a' seargadh anns an spadh,
Ge b' ùrail ait iad anns a' ghaoith an dé.
Cluinnear an fhuaim a's faoine,—eadhon srann
An t-seillein mhoich, a's braona tlà an drùchd,
A's mèilich chaorach, 's iad air uchd an t-sléibh.
Tha fiath mar bhan-righ anns na speuraibh shuas.
Dhàsan tha mach air feadh nam bruachibh àrd,
Lon-dubh a' seinn ni's binne, air leis, o'n ghleann ;
An riabhag dhìrich i an diugh gu nèamh,
Le 'feadan ceòlmhor. Tha an t-alltan féin
Gu mòr ni's réidhe 'siubhal sìos roi'n ghleann.

O'n bhothan bheag ud as am faicear smùid
Ag éiridh caol os ceann a' cheò, tha fuaim
Nan salma milis—laoidhean naomha binn.
Tha sìth os ceann a' bhaile-bhig ud thall,
An t-innein chlos; tha h-uile ni 'na thàmh.
Tha 'mhaigheach féin, ge fiamhach i, a' stad
Le sùil 'na déigh, a' beachdachadh gun gheilt
Air duine, a nàmhuid bhorb. Tha'n gearran tròm,
Gun taod no teadhair, 'g ionaltradh gu saor ;
Air leud a dhroma, cur nan car le strì
'Chrùidhean a' boillsgeadh os a cheann ri grein.
Ach 's leats' a dhuine an suaimhneas so mar sheilbh.
Fàilt' air an là naomh, là chur sgìos nam bochd!
Rè làithean eile air an claoidh gu goirt,
'Nan aonar ithidh iad gu grad an lòn
Air an lòm bhlàr, fo dhìon o theas no fhuachd,
Am fasgadh craige, no fo dhubhar chraobh ;
Ach dhachaidh thig iad air an latha naomhs',
Gu h-ait le luchd an gràidh gu'n suidh iad sìos
A roinn an lòin, 's a thogail suas le chéil'
An altachaidh do Dhia—cha'n ann gu faoin
Le focal, no le gluasad beòil, ach fòs
Le sùil gu nèamh, 's an cridhe 'n sàs gu dlù.
Fàilt' air an latha naomh ! fàilt' air là nam bochd !
Fhuair am fear-cèirde glas an diugh a chead,
'S e falbh o smuid a' bhaile-mhòir gu tràth,
Ri bruaich na h-aibhne dh' iarr e'm fàile glan ;
A' beachdachadh le taing 'an àird' nan craobh
'Nan duilleach uaine 's anns na blàithibh maoth
Air cumhachd glòrmhor Dhé.—'S le sòlas ait
Mar tha e breithneachadh gu stòld' leis féin
Tha e fo dhòchas, (ge nach ann gun fhiamh)
Gur sàbaid shìorruidh bhios faidheòidh air nèamh.

*Spiorad na h-aoise.—Seann sgeulachd Ghàidhealach.*

Bha ann roimhe so, air chùl Beinne-nan-Sian, àireach ghabhar d' am b'ainm Gorla-nan-treud, aig an robh triùir mhac agus aon nighean. Bha buachailleachd nam meann an earbsa ri àilleagan an fhuilt òir. Latha do na làithean, 'nuair bha i mach ri uchd na beinne a' buachailleachd nam meann, theirinn badan do cheò druidheach co geal ri sneachda na h-aon oidhche, agus air dha iathadh mu ghuala na beinne, chuairtich e an t-àilleagan aonaranach, 's cha 'n fhacar i ni's mò.

An ceann latha agus bliadhna 'na dhéigh sin, thuirt Ardan, mac mòr an àireich, "A bhliadhna gus an diugh dh' fhalbh mo phiuthar, àilleagan an fhuilt òir, agus is bòid a's briathra dhomhsa nach dean mi fois no tàmh a latha no dh' oidhche gus an lorgaich mi mach i, 's bidh mi air chomh-dìol rithe féin." "A mhic," ars' 'athair, "ma bhòidich thu sin cha bhac mise thu; ach bhuineadh dhuit, mun deachaidh am focal á d' bheul, cead t' athar iarraidh. Eirich a bhean, agus deasaich bonnach do d' mhac mòr, 's e dol air turus fada." Dh' éirich a mhàthair, agus dheasaich i bonnach mòr agus bonnach beag. "A nis," ars' ise, "'mhic, an fhearr leat am bonnach mòr ann am feirg do mhàthar airson thu dh' fhalbh gun chead, no am bonnach beag le a beannachd?" "Dhòmhsa," ars' esan, "am bonnach mòr, 's gléidh am bonnach beag 's do bheannachd dhoibhsan a roghnaicheas iad." Dh' fhalbh e; agus ann am prioba na sùl, bha e á sealladh tighe 'athar. Chuir e sad á gach lodan agus o bhàrr gach tomain; bha e dianastarach gun chaomhnadh air bonn, no eang, no ruighe, no féith. Bheireadh esan air a' ghaoith luath mhàirt a bha roimhe; ach a' ghaoth luath mhàirt a bha 'na dheaghaidh, cha bheireadh i air. Mu dheireadh bhuail acras e. Suidhear air cloich ghlais

a dh' itheadh a' bhonnaich mhòir, thigeadh fitheach duth an fhàsaich agus suidhear air sgor craige os a cheann. "Mìr, mìr, a mhic Ghorla-nan-treud," ars' am fitheach. "Mìr cha'n fhaigh thu," arsa mac Ghorla; "mìr no deur cha'n fhaigh thu uamsa, 'bheathaich ghràinde stur-shuilich, star-shuilich, lachduinn; tha e beag ni 's leòir dhomh féin." 'Nuair bha sud thar bearradh a chléibh, ghluais e rithist gu siubhal nan eang—bheireadh esan air a' ghaoith luath mhàirt a bha roimhe, ach a' ghaoth luath mhàirt a bha 'na dheaghaidh cha bheireadh i air. Chriothnaich a' mhòinteach mar a dhlùthaich e oirre—thuit an drùchd o'n fhraoch bhadanach ghorm, agus theich an coileach-ruadh do 'n chàthar a b' àirde. Bha toiseach aig an fheasgar air ciaradh—bha neòil dhubha dhorcha na h-oidhche a' tighinn, agus neòil shìoda shéimh an latha a' triall; na h-eòin bheaga bhuchullach, bhachallach, òr-bhuidhe 'gabhail mu thàmh ann am bun nam preas 's am barraibh nan dos—na h-ìnnseagan laoghacha lathacha, 's gach àite b' fhearr a thaghadh iad; ach ged a bha, cha robh mac mòr Ghorla-nan-treud. Chunnaic e tigh beag soluis fada uaithe; 's ge b' fhada uaithe, cha b' fhada 'ga ruigheachd. 'Nuair chaidh e stigh, chunnaic e sean urra choltach do dhuine mòr toirteil liath, a' gabhail socair shàsda air beinge fhada air dàrna taobh an teine, agus gruagach dhreachmhor a' cireadh cùl dualach a leadain òir, air an taobh eile. "Gabh a nìos, òganaich," ars' an seann duine, 's e 'g éiridh; "'s e do bheatha. 'S minic a thàlaidh mo leus loinnreach, astaraiche nam beann. Gabh a nìos, 's leat blàs agus fasgadh, 's gach cobhair tha 'm bothan an t-sléibh. Dean suidhe; 's ma 's miann leat, cluinnear do sgèul." "'S òlach mise," arsa mac mòr an àireich, "a tha 'g iarraidh cosnaidh—thàlaidh do leus loinnearach mi a dh' iarraidh blàs agus fasgadh na h-oidhche." "Ma

dh' fhanas tu agams'," arsa 'n seann duine, "gu ceann bliadhna, a bhuachailleachd mo thrì mairt mhaola odhar, gheibh thu do dhuais, a's cha bhi fàth talaich." "Cha b' e mo chomhairle dha," arsa nighean an fhuilt òir 's na cìre airgid. "Comhairle gu'n iarraidh," arsa mac mòr Ghorla, "cha robh meas riamh oirre. Gabhaidh mi do thairgse, a dhuine—ann an camhanaich na maidne, 's mise do ghille." Roimh langan an fhéidh sa' chreachann, bhleoghain gruagach an fhuilt òir 's na cìre airgid, na tri mairt mhaola odhar. "Sin iad agad a nis," ars' an seann duine; "gabh mu'n cùl—lean iad—na pill iad—na bac iad—iarraidh iad an ionaltradh féin—'s leig leò imeachd mar a's àill—fan thus' as an déigh—agus thigeadh aon ni thogras ann ad rathad, na dealaich thusa riutha—biodh do shùil orra agus orrasan a mhàin; agus a dh' aon ni g' am faic thu no g' an cluinn thu, na toir sùil air. So do dhleasdanas—bi dìleas—earb m' fhocal—bi saoithreach, 's cha bhi do shaothair gun duais."

Dh' fhalbh e mu chùl na spréidhe, agus lean e iad. Cha robh e ach goirid air falbh, 'nuair a chunnaic e coileach òir agus cearc airgid a' ruith roimhe air a' bhlàr. Ghabh e air an tòir; ach ged bha iad a nis agus a rithist, air leis, 'na ghlaic, dh' fhairtlich air gramachadh orra. Phill e air 'ais o'n t-siubhal fhaoin, agus ràinig e 'n t-àite 's an robh na tri mairt mhaola odhar aig ionaltradh, agus thòisich e rithist air am buachailleachd; ach cha b' fhada bha e air an cùl, 'nuair chunnaic e slatag òir agus slatag airgid a' cur nan car dhiubh air an réilean, agus ghrad thòisich e air an ruith. "Cha 'n fheud e bhith," ars' esan, "nach iad so a's usa ghlacail na na h-eòin a mheall mi o chionn ghoirid." Sìnear as'nan déigh; ach ged bhiodh e 'gan ruith fhathasd, cha bheireadh e orra. Thug e 'bhuachailleachd air; agus mar bha e leantuinn nam mart maola odhar, chunnaic e doire coille air an robh na h-uile

meas a chunnaic e riamh, agus dà-mheas-deug nach fac' e. Tòisichear air e féin a shàsuchadh leis na measaibh—thug na mairt mhaola odhar an aghaidh dhachaidh, agus lean e iad. Bhleoghain gruagach an fhuilt òir iad, ach an àite bainne cha d' thainig ach nùs glas. Thuig an seann duine mar bhà: "Olaich gun fhìrinn 's gun dìlseachd," ars' esan, "bhrist thu do ghealladh." Thog e a shlachdan-draoidheachd—buailear an t-òganach, 's deanar carragh cloiche dheth; a sheas trì làithean a's trì bliadhna ri taobh an teine ann am bothan an t-sléibh mar chuimhneachan air bristeadh focail agus coimhcheangail fasdaidh.

'Nuair bha latha 's bliadhna eile air dol seachad, thuirt Ruais ruadh, mac meadhonach Ghorla, "Tha dà latha 's dà bhliadhna air dol seachad o'n a dh' fhalbh mo phiuthar àillidh, agus tha latha 's bhiadhna o dh' fhalbh mo bhràthair mòr; 's bòid a's briathra dhomhsa imeachd an diugh air an tòir, agus an co'-dhìol a bhi agam." Ceart mar thachair do'n bhràthair bu shine anns gach dòigh, mar sin thachair do'n mhac mheadhonach; agus 'na charragh cloiche tha esan an ceann tighe bothan an t-sléibh, mar chuimhneachan air briste' focail agus coimhcheangail fasdaidh.

Latha agus bliadhna 'na dhéigh so, thuirt am mac a b' òige, Caomhan donn an àigh, "Tha nis trì làithean agus trì bliadhna o'n a chaill sinn mo phiuthar àillidh. Dh' fhalbh bràthairean mo ghaoil air a tòir. Nis, athair, ma 's ceutach leatsa, ceadaich dhomh imeachd 'nan déigh 's an co'-dhìol a bhi agam—agus na deanadh mo mhàthair mo bhacail. Guidheam 'ur cead—na diùltaibh mi."

"Mo chead 's mo bheannachd tha agad, a Chaomhain, 's cha bhac do mhàthair thu."

"An deasaich mise," ars' a mhàthair, "am bonnach mòr as eugmhais mo bheannachd, no am bonnach beag le dùrachd mo chridhe agus deòthas m' anama?"

"Do bheannachd, a mhàthair, thoir thusa dhòmhsa; agus beag no mòr a thig 'na chois, tha mise toilichte—bu bhochd leam oighreachd an t-saoghail mhòir 's do mhallachd 'na lorg. Air beannachd màthar, 's mi nach dean tàir."

Thog Caomhan donn, mac Ghorla-nan-treud, air; 's mar bha tigh 'athar 's a mhàthar 'ga fhàgail sa' cheò, bha 'chridhe làn. Thug e gu siubhal nan eang—ruigear doire nan earb—suidhear fo chraoibh a dh' itheadh a' bhonnaich sin a dh' fhuin a mhàthair chaomh dha. "Mìr, mìr," arsa fitheach dubh an fhàsaich; "mìr dhomhsa, 'Chaomhain, 's mi fann." "Gheibh thu mìr, a bheathaich bhochd," arsa Caomhan, "'s dòcha gu bheil thu ni's feumaiche na mi féin—fòghnaidh e dhuinn le chéile—tha beannachd màthar 'na chois." Dh' éirich e, 's ghabh air a thurus. Ghabh e fasgadh aig an t-seann duine; agus dh' fhalbh e a bhuachailleachd nan tri mart maola odhar. Chunnaic e 'n coileach òir 's a' chearc airgid, ach thionndaidh e air falbh a shùilean; lean e 'n spréidh—chunnaic e 'n t-slatag òir 's an t-slatag airgid; ach chuimhnich e a ghealladh, 's cha deachaidh e air an tòir. Ràinig e an doire—chunnaic e 'm meas a bha bòidheach àillidh do'n t-sealladh; ach cha do bhlais se e. Ghabh na tri mairt mhaola odhar seachad air a' choille, 's ràinig iad aonach farsuing air an robh falaisg—am fraoch fada r'a theine—ghabh iad g'a ionnsuidh. Bha 'n fhalaisg a' sgaoileadh air an raon a' bagairt e féin 's na mairt mhaola odhar a losgadh; ach ghabh iad troimpe—cha d' fheuch e am bacail, oir b' e so an gealladh a thug e; lean e iad troimh 'n teine, 's cha do loisgeadh ròin do fhalt a chinn. Faicear 'na dhéigh sin abhuinn mhòr a bha air at le tuiltibh nam beann. Thairis oirre ghabh na mairt mhaola odhar, agus as an déigh ghabh Caomhan gu neo-sgàthach. Tiota beag 'na dhéigh sin, faicear tigh-aoraidh geal bòidheach air réilean uaine ri cùl

gaoithe 's ri eudan gréine, as an cual' e fuaim nan dàna milis agus nan laoidhean binne. Luidh an spréidh air a' bhlàr, 's chaidh Caomhan donn a stigh a dh' éisdeachd sgeul an àigh. Cha b' fhada bha e 'g éisdeachd teachdaireachd an aoibhneis, 'nuair thainig òganach guanach a stigh air dorus an tigh'-aoraidh le sùil bhuaireasach a's 'anail 'na uchd, a dh' innseadh gu'n robh 'n crodh maol odhar anns a' ghart agus e dhol a mach g' an saodach' as. "Imich uam," arsa Caomhan; "b' usa dhuit-sa, 'bho-buig, an cur as thu féin, na ruith mar so 's an anail a' t' uchd a thoirt an sgeòil 'am ionnsuidh-sa—éisdidh mise na briathra taitneach." Tiota beag 'na dhéigh sin, thainig an t-òganach ceudna air 'ais—buaireas a's boile 'na shùil agus 'anail 'na uchd: "A mach, a mach, a mhic Ghorla-nam-beann," ars' esan, "tha na coin againne a' ruagadh do chuid mart—mur bi thu 'mach am prioba na sùl, cha 'n fhaic thu 'n t-ath-shealladh dhiubh."—"Air falbh, a bhobuig," arsa Caomhan donn, "b' usa dhuit-sa do chuid con a chasgadh na teachd mar so 's an anail a' t' uchd g'a innseadh dhòmhsa. Eisdidh mise teachdaireachd an aoibhneis." 'Nuair bha 'n t-aoradh seachad chaidh Caomhan a mach, agus faighear na tri mairt mhaola odhar a' cur an sgìos, gun ghluasad as an àite 's an d' rinn e'm fàgail. Dh' éirich iad agus ghluais iad air an t-slighe dhachaidh, agus lean Caomhan iad. Cha b' fhada bha e air an cùl, 'nuair a chunnaic e machair fharsuing co lom 's gu faiceadh e 'n dealg bu chaoile air an lom làr; agus mhothaich e capull agus searrach òg meanmnach lùghmhor ag ionaltradh, agus iad co reamhar fheòlmhor ri ròn a' chuain mhòir. "Tha so iongantach," arsa Caomhan donn. Faicear tiota beag 'na dhéigh sin, machair eile, fo bhàrr fàsaich, air an robh capull agus searrach nach seasadh minidh nan cuaran 'nan druim leis a' chaoile. Faicear 'na dhéigh so, lochan uisge, agus mòran a dh' òigridh aoibhinn aighearach,

ùr, àillidh, ag imeachd le caithream binn agus 'nam buidhnean ait, a dh' ionnsuidh ceann àrd an lochain, gu tìr na gréine, fo sgàile nan craobhan bu chùbhraidh: chual' e torman nan allt a bha 'n dùthaich na gréine—ceileirean nan eun—fonn theud air nach robh e eòlach, agus inneil chiùil nach cual' e riamh roimhe sin. Mhothaich e buidheannan eile do mhuinntir thruagh a' triall gu ceann ìosal an lochain do thìr an dorchadais. B' eagalach an sgreuch a thog iad — bu chulaidh-oillt am bas-bhualadh brònach. Bha ceò agus neula dorcha thairis air a' ghleann dhuaichni, dhubh, gus an robh iad a' triall, agus chuala Caomhan tàirneanach tròm. "Tha so," ars' esan, "da rìreadh iongantach." Lean e na tri mairt mhaola odhar. Bha'n oidhche 'n sin a' cur roimpe bhi fiadhaich, gun bhrath air fasgadh no fardaich anns an cuirte seachad i, ach cò thachair air Caomhan ach madadh na maoile-mòire; agus cha luaithe thachair na thug an comh-làmhaiche còir agus an deagh bhiataiche, dhà cuireadh, 's cha b' ann gu gnù doichiollach, ach gu fiaghantach fial, e chur seachad trì trianan d'a sgìos agus an oidhche air fad maille ris.

Fhuair e gabhail aig' air an oidhche sin gu maith càrantach maille ri mada na maoile-mòire, ann an uaimh thioram gun tighinn-fodha no thairis—nam fòghnadh sin a's feòil mhilis, uanach, mheannach, gun dìth gun ghainne gun dòlum; agus an àm falbh sa' mhaduinn, gu leòir airson turus an latha. "'Nis," arsa mada na maoile-mòire, "slán leat a Chaomhain! Soirbheachadh leat ge b'e àit' an téid thu—sonas 'nad shiubhal 's 'nad ghluasad. Thairg mi aoidheachd, 's cha do dhiùlt thu i; ghabh thu gu cridheil sùnndach na thairg mi, chuir thu oidhche seachad ann an uaimh mada na maoile-mòire—dh' earb thu as—naisg thu a chàirdeas, agus cha mheallar thu. A nis thoir fainear mo bhriathra: Ma thig càs cruaidh no éiginn gu bràth ort, as an

dean luathas coise agus gnìomhara èasgaidh feum dhuit, cuimhnich air mada' na maoile-mòire,—miannaich e, 's bidh mise ri d' thaobh."

Dh' amais an càirdeas agus an fhialachd cheudna ris an ath-oidhche o'n t-sàr-bhiataiche iomairteach shiùbhlach, fitheach dubh choire-nan-creag, air nach luidheadh an codal, agus air nach éireadh a' ghrian, gus am biodh aige na dh' fhòghnadh dha féin agus dhà-san a thigeadh 's a dh' fhalbhadh. Gu gearr-leumach, clapartach, sgiathach, rinn e'n t-iùl da air chorraibh a sgéith troimh aisridh chosa-ghabhar gu còs sgora dhìonach craige, far an d'iarr e air dà thrian d'a sgìos agus an oidhche gu léir a chur seachad maille ris.

Fhuair e gabhail aige 'n oidhche sin gu maith 's gu ro-mhaith còmhla ri fitheach dubh choire-nan-creag, nam fòghnadh feòil a's sithionn ; 's an àm falbh sa' mhaduinn thuirt e ris, "A Chaomhain mhic Ghorla-na-Beinne, thoir leat na dh' fhòghnas air do thurus—cuid a' choigrich cha d' ionndraich mi riamh ;—agus cuimhnich mo bhriathra deireannach. Ma thuiteas dhuit a bhi 'n càs no an éiginn gu bràth anns an dean sgiath làidir agus misneach nach dìbir feum dhuit, cuimhnich ormsa : 's blàth do chridhe, 's caoimhneil do shùil—dh'earb thu thu féin riumsa—bheathaich thusa fitheach an fhàsaich roimhe so, agus roinn thu leis do lòn—'s mise do charaid, chuir thu 'n oidhche seachad ann an còs nan creag—earb asam."

Air an treas oidhche dh' amais còmhdhail agus biatachd nach bu mhiosa air Caomhan o'n Dòbhran-donn—an sgòr-shuileach—an siriche teòma èasgaidh, air nach biodh cuid fir no gille dhìth fhads' a bhiodh e r'a fhaotainn air muir no air tìr. Ged nach robh 'na gharaidh r'a éisdeachd ach sgiamhail a's mèalanaich chat, a's bhroc, a's thaghan a's fheòcullan, threòruich se e gun sgàth gun eagal gun sgiansgar, gu taiceil, foghanta, ràideil—gu ròibeanach, bior-

shuileach, mion-eolach, gu beul cùirn, far an d'iarr e air trian d' a sgìos agus an oidhche gu h-uile chur seachad còmhla ris. Neòr-thaing mur d'fhuair e gabhail aige 'n oidhche sin còmhla ri dòbhran-donn an t-srutha, an sìor-shiùbhlach, nam fòghnadh iasg do gach seòrsa b' fhearr na 'cheile—agus leaba thioram, sheasgair, mhèith, do dhreamsgal àird-làin stoirme reothairt, a's feamainn-chirein an dubh-chladaich. "Cuir seachad an oidhche, 'Chaomhain," arsa 'n dóbhran-donn; "'se làn dì do bheatha. Caidil gu sàmhach; 's fear-faire furachair an dòbhran."

'Nuair thàinig an latha 's a bha Caomhan gu imeachd air a thurus, chaidh an dòbhran air choimh-eadachd greis do'n t-slighe maille ris. "Slán leat! a Chaomhain," ars' esan; "rinn thu caraid dhiom. Ma thig càs cruaidh no teann-éiginn ort anns an dean esan a shnámhas an sruth no thumas fo'n fhairge freasdal duit, cuimhnich ormsa, 's bidh mi ri d' thaobh." Fhuair e na tri mairt mhaola odhar san lagan san d' fhàg e iad—dh' éirich iad, agus mu àirde 'n fheasgair sin féin ràinig iadsan agus esan, gu sàbhailte socair, bothan an t-sléibh. Bha fàilte 's furan san tigh 'nuair ràinig Caomhan. Fhuair e gabhail aige gun airceas gun chrìne. Dh' fheòruich an seann-duine dheth cia mar dh'éirich dha o'n a dh' fhalbh e, agus thòisich e air sud ìnnseadh. Mhol an seann-duin' e chionn nach do ghabh e gnothuch ri aon ni chunnaic e gus an d'ràinig e tigh nan laoidhean binne, do bhrìgh nach robh annta gu léir ach culaidh-bhuairidh—sgleò faoin chum a mheall-adh. "Fosglaidh mi dhuit dubh-cheist na cùise 'na dhéigh so," ars' an seann duine; "agus leigidh mi ris duit brìgh gach seallaidh a chuir mòr-iongantas ort. Bha thu dìleas, a Chaomhain. Iarr do dhuais agus gheibh thu i."—"Cha bhi sin tròm dhuit-sa, tha mi'n dòchas," arsa Caomhan, "agus bidh e pailt ni's leòir leamsa. Aisig dhomh piuthar mo ghràidh agus dà bhràthair mo rùin tha agad fo dhraoidheachd, beò

slàn mar dh' fhàg iad tigh an athar; agus bonn òir no tasdan airgid cha 'n 'eil a dhìth air Caomhan." "'S àrd t' iarratas, òganaich," arsa 'n seann-duine; "tha duilgheadas eadar thu 's na dh' iarr thu os ceann na tha a' d' chomas a chothachadh."—"Ainmich iad," arsa Caomhan, "'s leig leamsa 'n cothachadh mar a's fearr a's urra' dhomh."—"Eisd mata: Anns a' bheinn àrd ud shuas, tha earb shiùbhlach a's caoile cas; a leth-bhreac cha 'n 'eil ann; 's ballach caisionn a slios 's a cròc mar chabar an fhéidh. Air an lochan bhòidheach dlùth do thìr na gréine, tha lach a thug bàrr air gach lach—lach uaine a' mhuineil òir. Ann an linne dhorcha a' choire-bhuidhe, tha breac tarr-gheal nan giala dearga, a's 'eàrr mar an t-airgiod a's gloine snuadh. Falbh, agus thoir dhachaidh an so eilid chaisionn bhallach na beinne, lach àillidh a' mhuineil òir, agus am breac a dh' aithnghear o gach breac; a's innsidh mise dhuit an sin mu phiuthar do ghaoil 's mu dhà bhràthair do rùin."

Dh' fhalbh Caomhan donn. Chaidh gruagach an fhuilt òir 's na cìre airgid air a dhéigh. "A Chaomhain," deir i, "gabh misneach; tha beannachd do mhàthar agad agus beannachd nam bochd—sheas thu do ghealladh—thug thu urram do thigh nan laoidhean binne; imich, agus cuimhnich mo bhriathran dealachaidh,—Gu bràth na toir céill." Thug e 'n sliabh air—faicear earb na beinne—a leth-bhreac cha robh sa' bheinn; ach 'nuair bha esan air aon bheinn, bha 'n earb air beinn eile; 's bha co maith dha oidheirp a thoirt air neula luaineach nan speur. Bha e 'n impis céill a thoirt, 'nuair chuimhnich e air na labhair gruagach an fhuilt òir. "O!" arsa Caomhan, "nach robh agamsa nis madadh na maoile-mòire 's nan casan lùthmhor!" Cha luaithe labhair e 'm focal, na bha 'm mada còir r'a thaobh; agus an déigh dha cuairt no dha thoirt mu 'n bheinn, dh' fhàg e eilid chaisionn an t-sléibh aig bonn a choise. Thug Caomhan 'na dhéigh sin an lochan air, agus faicear

lach uaine a' mhuineil òir ag itealaich os a cheann. "O!" arsa Caomhan, "nach robh agamsa nis fitheach dubh an fhàsaich a's làidire sgiath 's a's géire sùil!" Cha luaithe thubhairt e so, na chunnaic e fitheach dubh an fhàsaich a' dlùthachadh air an lochan, agus air ball dh'fhàg e lach uaine a' mhuineil òir r'a thaobh. Ràinig e 'na dhéigh sin an dubh-linne dhorcha, 's faicear an t-iasg tarra-gheal airgiodach àillidh a' snàmh o bhruaich gu bruaich. "O!" arsa Caomhan, "nach robh agamsa 'n dòbhran donn a snàmhas an sruth 's a thumas fo'n tonn!" Ann am prioba na sùl, cò bha 'na shuidhe air bruaich an uillt ach an dòbhran còir. Dh'amhairc e 'n eudann Chaomhain le bàigh —thug e air gu grad as an t-sealladh, agus a mach a dubh-linne dhorcha nan gealag, thug e 'm breac tarra-gheal bu loinnreiche snuadh, agus leigear e aig cois Chaomhain. Thog e air dhachaidh, agus fàgar an earb, an lach, agus am breac bòidheach air stairsneach bothan an t-sléibh. "Buaidh a's piseach le Caomhan donn!" arsa 'n seann duine. "Cha do chuir a ghuala da rìreadh ris, nach do chuir tuar thairis. Thig a stigh, a Chaomhain; 's 'nuair bhleòghnas gruagach an fhuilt òir 's na cìre airgid na tri mairt mhaola odhar, fosglaidh mi dhuit dubh-cheist na cùise, agus tairngidh sinn gliocas o fhasdadh agus o thurus Chaomhain."

*Dubh-cheist na sgeulachd air a fosgladh.*

"Cha d'fhàg thusa tigh t' athar 's do mhàthar gun an cead. Beannachd t' athar 's do mhàthar bha 'nad chois, a Chaomhain. Cha do dhiùlt thu an greim do 'n acrach 'na airc. Bha beannachd nam bochd a' d' chois, a Chaomhain.

"Rinn thu fasdadh—gheall thu agus choimhlion thu; 's tha duais nam fìrean a' d' chois, a Chaomhain.

"Chunnaic thu an coileach òir 's a' chearc airgid, buaireannan an uilc—an sgleò tha òr a's airgiod a'

cur air an t-sùil—chuimhnich thu do ghealladh—ghluais thu ann an slighe do dhleasdanais—bha sonas air Caomhan. Dh' fheuch am buaireadair thu a rithist fo shamladh slataig' òir a's slataig' airgid. 'S iad so do réir coslais a b' usa ghlacadh; ach chuimhnich thu do ghealladh, a Chaomhain, agus lean thu an spréidh. 'Nuair nach deachaidh aige air do bhuaireadh le òr agus airgiod, dh' fheuch e do mhealladh le meas bòidheach na coille. Chuir e mu d' choinneamh gach meas a chunnaic thu riamh, a's dà-mheas-deug nach fac' thu—ach thionndaidh thu air falbh; 's ged a dh' ith thu dhiubh, thug thu 'n aire nach sàsuicheadh iad thu.

"'Nuair nach do bhuadhaich e na bha 'na bheachd le òr no airgiod, no leis a' mheas a bha taitneach do'n t-sùil, dh' fheuch e do mhisneach—an lasair agus an tuil; ach chaidh tu tromhpa ann an slighe do dhleasdanais, agus thuig thu nach robh annta ach faoineis. Chual' thu guth nan dàna naomh—fuaim nan laoidhean milis—chaidh tu stigh—'s maith a fhuaras tu; ach lean am buaireadair an sin féin thu. 'S maith a fhreagair thu e—'Eisdidh mise 'm focal.' Chunna' tu 'n t-ionaltradh lòm 's an fhalaire àrd mheanmnach le 'searrach mear a' deanamh gàirdeachais air. Mar sin gu tric, a Chaomhain, san t-saoghal: tha tigh na h-aoidheachd air uairibh gann; ach tha sìth, gàirdeachas, agus cinneachdainn 'na thaic. Chunna' tu an t-ionaltradh fàsail, agus gach ceithir-chasach chum bàsachadh leis a' chaoile: mar sin san t-saoghal, tigh a' bhodaich chrìonnta; tha pailteas ann, ach cha 'n 'eil aige cridhe chum a shealbhachadh—tha gainne am meadhon a' phailteis—tha daol aig bun gach freumha, agus tha gach blàth air seargadh.

"Chunnaic thu an lochan bòidheach—chuala tu caithream nam buidhnean sona bha triall gu tìr na gréine. Sin agad iadsan a thug fainear mo ghuidhe agus a bha glic 'nan latha féin. Chuala

tu tuireadh cràiteach na muinntir eile bha triall gu tìr an dorchadais. 'S iadsan an sluagh gun tuigse gun stéigh, gun fhìrinn gun dìlseachd, a chuir an suarachas gach sanas, agus a nis tha iad a' caoidh gu truagh. Cha d' rinn thu tàir air caoimhneas agus aoidheachd nam bochd; ghabh thu ann an càirdeas na thairgeadh gu fialaidh; cha do nàraich thu an t-ainnis—leis a so naisg thu an dìlseachd. Sheas thu do ghealladh—lean thu an spréidh—choisinn thu do dhuais—dh'earb mi do mhisneach. Cha do mheataich duilgheadas thusa; chuir thu do ghuala riutha, 's chaidh leat. Dh' fhiosraich thu nach robh mada na maoile-mòire, fitheach dubh an fhàsaich, no dòbhran donn an iasgaich, gun am feum. Cha d' thug thu céill; agus a nis, a Chaomhain, mhic Ghorla-nan-treud, éisd rium. 'Aisig,' ars' thusa, 'dhomh mo phiuthar àillidh agus bràithrean mo ghaoil tha agad fo dhraoidheachd'—Fo dhraoidheachd, a Chaomhain! Ciod è draoidheachd? Innleachd charach nan cealgach—leisgeul baoth nan gealtach. Ciod è draoidheachd? Bòcan nan amadan—culaidh-uamhais nan lag-chridheach—ni nach robh, nach 'eil, 's nach bì. An aghaidh an dleasannaiche 's an fhìrean, cha 'n 'eil draoidheachd 'na h-ìnnleachd. Do phiuthar, àilleagan an fhuilt òir 's na cìre airgid, gheibh thu leat dhachaidh; ach do bhràithrean, ged tha iad beò, rinn leisg a's mi-dhìlseachd iad 'nan allabanaich gun dachaidh gun charaid. Imich thusa chum tighe t' athar, a Chaomhain, agus taisg ann ad chridhe na chunnaic 's na chuala."—"Agus cò thusa," arsa Caomhan, "tha labhairt?"

"'S mise," arsa 'n seann duine, "Spiorad na h-aoise. Slàn leat, a Chaomhain! Beannachd na h-aoise gu robh air do shiubhal 's air t' imeachd."

*Mu Chalum-Cille.*

RUGADH an duine ainmeil so ann an Eirinn: thàinig e o theaghlach rìoghail na dùthcha sin; agus bha e mar an ceudna 'an dlùth-dhàimh do righribh na h-Alba. B'e 'athair Felim mac-Fhearghuis; a's b' odha e do Niall uaibhreach, righ mòr na h-Eirionn. Rugadh e anns a' bhliadhna 521. A nuas o 'òige thaisbean e urrad tùir agus toirt-fainear, urrad do dhiadhachd agus do thuigse cheart, 's gu'n chuireadh air leth e o àm a leanabais airson ministeireachd an t-soisgeil; agus ghnàthaicheadh na h-uile mheadhona chum fòghlum iomchuidh a thoirt dà, freagarrach airson na h-oifig chudthromaich sin. Bha e air a chàramh fo na daoinibh a b' fhòghluimte r'a linn: thug e bàrr gu luath air gach aon a bha maille ris; agus bha 'chliù gu moch a mach air feadh na tìre. Bha e greis fo chùram an naoimh ainmeil sin, Ciaran: esan a thàinig 'na dhéigh sin a nall do Albuinn a shearmonachadh Chriosd. Ann an Ceann-tìre Earraghael, shearmonaich an duine math sin; agus tha loch agus sgìreachd Chille-Ciarain san dùthaich sin air an ainmeachadh air. Mun robh Calum-Cille ochd-bliadhna-fichead a dh' aois, shuidhich e eaglaisean 'an Eirinn: 'na dhéigh sin chaidh e thairis gu tìr-mòr na h-Eòrpa. Bha e ainmeil san Eadailt agus san Fhraing airson 'fhòghlum agus a bheusan. Dh' fheuch righre na Frainge r'a chumail aca féin; agus, anns an dòchas sin, rinn iad geallaidhne mòra dha; ach thubhairt esan riu, "B' fhearr leam gu mòr a bhi feumail ri m' linn na bhi saoibhir; air sgàth Chriosd, agus airson mo ghràidh dha, dhealaich mi ri m' bheartas féin; chuir mi cùl ri m' oighreachd féin, 's cha bu shuarrach i, 's cha dùgh dhomh nis gu'n sanntaichinn beartas dhaoin' eile."

Cha'n'eil fios cinnteach c'uin a phill e air ais do

Eirinn. Bha 'n t-eilean san àm sin a' sealbhachadh solus an t-soisgeil ann an tomhas àrd : bha e làn do dhaoinibh diadhaidh am feadh a bha Albuinn 'na fàsach fiadhaich, ann an aineolas, agus fo shaobh-chràbhadh muladach. Mhothaich an naomh Calum dha so le truas, agus ge nach robh fàth a dhòchais ro-mhòr, chuir e roimhe dol a mach mar abstol do na cearnaibh dorcha sin. Leis a' bheachd sin, dh' fhàg e a dhùthaich anns a' bhliadhna 563 ; agus, ann an curach beag, le dhà-dheug do luchd-leanmhuinn thaghta ghràdhaich, ràinig e 'n t-eilean uaigneach sin cùlthaobh Mhuile, ris an abair iad o'n àm sin I CHALUM-CHILLE. Bha 'n duine math mu 'm bheil sinn a' labhairt a nis dà bhliadhn' agus dà fhichead a dh' aois. Bu chudthromach an obair a ghabh e os làimb, agus b' uamhasach na grabaidh a bha 'na rathad. Cha 'n ann gu dearbh gun anabharra neirt inntinn agus cuirp a thigeadh dha an oidheirp idir a thabhairt. Bha muinntir na h-Alba san àm sin ann an staid choimheach, bhorb : bha iad co suarach mu naomhachd an duine bheannuichte, 's gur tric a shònraich iad a chur gu bàs. Bha righ na dùthcha cosmhuil r'a chuid daoine. A' cheud uair a thàinig Calum-Cille dh' ionnsuidh a lùchuirt, a bha san àm sin aig ceann na h-aird-an-ear do Loch-Nis, dh' àithn e 'n dorus a dhruideadh 'na eudann, 's gun an aoidheachd choitchionn a thoirt da féin no dhoibhsan a bha maille ris. Bha na sagartan Druidhneach aghartach saoithreach ann an cur 'na aghaidh : bha iad teòma, seòlta, ìnnleachdach, agus cumhachdach ; agus bha uachdarain na dùthcha air an taobh. Bha 'n dùthaich féin san ám sin mar aon fhàsach mòr, gun slighe no rathad tèaruinte tre na coilltibh tiugha dorcha ; agus bha na monaidhean farsuing làn do bheathaichibh fiadhaich a bha 'n cunnart, iomad agus iomad uair, an naomh so a mhilleadh agus a sgrios, 'nuair a bha e 'g imeachd o chearna gu cearna ann an obair a

Thighearna. A thuilleadh air so, bha e féin 'na ghiùlan agus 'na chleachdadh co fada dealaichte o mhuinntir na dùthcha, 's nach feudadh e gun bhi mi-thaitneach leo. B' àbhaist da trasgadh fad làithean, a bhi 'na chaithris ri ùrnuigh fad oidhchean. Bha e air a cheusadh do'n t-saoghal, agus bu shuarach leis toileachas-inntinn na beatha. Chuir e cùl ris na nithibh sin, a tha daoin' eile a' meas neo-chiontach agus feumail. 'Nuair bha e sèa-bliadhn'-deug agus trì fichead, b'e 'n t-ùrlar fuar a bu leaba dha, 's a' chlach chruaidh bu cheann-adhairt dha. Ach a dh' aindeoin so uile, bhuadhaich e 'na shaothair, agus sin ann an tomhas mìorbhuileach. Fad cheithir-bliadhn'-deug-thar-fhichead, shaoithrich e, a' socrachadh eaglaisean, agus a' craobh-sgaoileadh eòlas Chriosd. R'a linn féin chunnaic e 'n creidimh Druidhneach air a chur fodha, agus rioghachd na h-Alba air a h-iompachadh gu aidmheil an t-soisgeil. Bha eaglaisean air an socrachadh ann an iomad cearna, agus tharta air fad, eadar Albuinn agus Eirinn, bha e féin 'na uachdaran.

Tha daoine fòghluimte ag innseadh dhuinn gu'n do shocraich e, 'na latha féin, trì cheud eaglais, agus gu'n do stéighich e ceud tigh-manaich; agus ann an eachdraidh na h-Eirionn tha e air 'innseadh dhuinn nach robh aon duine riamh a rinn na h-urrad do chraobh-sgaoileadh an t-soisgeil ann an Eirinn ris, ach Gille-Pàdruig, àrd-naomh na dùthcha sin. Bha meas mòr air anns gach àit an deachaidh e, fad as, agus dlùth do làimh: 'nuair a dh' fhàgadh e 'eilean féin, 's a rachadh e mach air feadh na tìre, chruinnicheadh sluagh na dùthcha 'na dhéigh, a dh' iarraidh a bheannachd, 's a dh' éisdeachd r'a theagasg. Ma 's e eadhon an t-àit an robh e chòmhnuidh, bha e air a mheas naomh; agus b'e iarrtas deireannach, agus miann righrean, fad linntean, a bhi air an adhlacadh ann, agus codal a' bhàis a ghabhail ann an ùir an eilein shona sin.

Gu cinnteach bha e 'na lòchran mòr 'na latha féin: bha beannachd Dhé air mhodh ro-àraidh an cois a shaoithreach.

---

EARRANN II.

Ann an eachdraidh Chalum-Chille tha sinn a' leughadh gu'n robh e, air mhodh àraidh, misneachail agus làn do eud naomh. 'Nuair a thàinig e nall á h-Eirinn bha e làn eòlais air gach cunnart agus doilghiodas a bha roimhe; ach cha do tharruing e air ais. Ghuidh e air Dia deich-bliadhna-fichead a chur r'a bheatha, chum saoithreachadh 'na obair féin; agus bha dòchas aige, trid còmhnadh an Uile-chumhachdaich, anns an ùine sin gu'm buadhaicheadh e anns na bha 'na bheachd. Bha e comharraichte airson a ghliocais: cha'n fheudar dearbhadh a's làidire a bhi againn air so, na 'n dòigh iongantach air an do choisinn e sìth agus càirdeas nan rìgh uaibhreach, borb, a bha r'a linn; an dòigh san do chum e suas uachdaranachd thairis air ceudaibh eaglais a bha fo 'riaghladh, ann an rìoghachdaibh a bha dealaichte o chéile ann an cainnt agus ann an cleachdadh; mar an ceudna, an dòigh anns an d' àraich e a liuthad òigridh, a thàinig a ghabhail fòghluim fodha; agus am modh anns an do thagh e aodhairean airson a liuthad eaglais 'sa bha 'n earbsa ris. Cha 'n ann gun ghliocas mòr a bha so r'a dheanamh, air dòigh a chosnadh meas agus urram dha o gach tìr, a bha meudachadh fhad 's bu bheò e.

Leis gach buaidh eile, tha e air 'innseadh dhuinn, gu'n robh aige cruth àrd dreachmhor; aghaidh shuilbhearra, thaitneach; guth smachdail cumhachdach, a b' urrainn da air uairibh a thogail mar thoirm tàirneanaich: tha Abdomnan ag aithris, ann an eachdraidh a bheatha, gu 'n cluinnt' e gu soilleir dlùth do mhìl' air astar a' seinn shalm.

Ach 's ann airson a chràbhaidh, agus a dhiadhachd a bha 'n duin' ainmeil so co comharraichte. 'Na uile chainnt, agus 'na ghiùlan gu léir bha'n spiorad so an uachdar. Ghiùlain e air 'inntinn, anns gach còmhdhail agus anns gach àm, mothachadh daingeann beò air gnàth-làthaireachd agus sùil-choimhead an Tighearna. "An àill leat," arsa Coibhi, an t-àrd-Dhruidh, ris air còmhdhail àraidh, "seòladh am màireach?"—"Air an treas là," fhreagair Calum, "ma 's deònach le Dia, 's gu'm bi mi beò."—"Cha 'n urrainn duit," a deir an Druidh; "bheir mis' air an stoirm éiridh, agus air a' ghaoith séideadh ann ad aghaidh: sgaoilidh mi ceò agus dorchadas mu'n cuairt duit." Fhreagair an duine naomh e, "Tha na h-uile ni fo smachd an Uile-chumhachdaich; 'na ainm-san tha mi gabhail gach ni os làimh; fo stiùradh a fhreasdail théid mi mach, 's cha bhi eagal orm."

Bha spiorad na diadhachd r'a fhaicinn 'na uile ghiùlan. Bha 'bheatha air a caitheamh ann an ùrnuigh agus ann am moladh: moch agus anmoch, ge b'e àit am bitheadh e, cha do leig e aon là seachad gun ùrnuigh fhollaiseach a chur suas: am measg naimhdean, luchd-fochaid agus magaidh, bhuadhaich e sa' chleachdadh so. 'Nuair nach robh fardoch os a cheann, no fasgadh thairis air, ghlòraich esan Dia le aoradh riaghailteach agus follaiseach. A bhàrr air so, bha àmanna àraidh aige airson ùrnuigh dhìomhair 'na sheòmar féin agus 'na eaglais féin. Anns an lagan uaigneach, ann an sàmhchair na h-oidhche, 's gach aon mu'n cuairt da 'nan suain, b' àbhaist dhà-san 'anam a dhòrtadh a mach ann an ùrnuigh do'n Dia a chruthaich e. Tha aon àit ann an eilean I far am bu ghnàth do'n duine naomh so mòran d'a ùine a chaitheamh ann an co'-chomunn ri 'Dhia agus ri 'Shlànuighear. Tha 'n t-àit air a chomharrachadh gus an là 'n diugh fo 'n ainm Cnoc-nan-aingeal; a thaobh na barail a bh' aig daoinibh

air a 'chuideachd ghlòrmhor a bha 'g iathadh mu 'thimchioll air na h-àmannaibh naomha sin. Cha do ghabh e riamh ni air bith os làimh, agus cha do thòisich e air obair sam bith, gus 'n do ghuidh e air tùs soirbheachadh o Dhia. Mun rachadh e stigh 'na charbad beag, dh' asluicheadh e beannachd an Ti sin a b' urrainn a chumail o thuisleadh. Ma chaidh bainne na buaile seachad air gach là, cha deach e riamh seachad air gun a bheannachadh. 'Nuair chitheadh e 'n t-arbhar a' teachd fo dhéis, "Gu ma beannuichte," theireadh esan, "gu'n robh Dia airson a mhaitheis." Ge b'e àird as an séideadh a' ghaoth, bha esan taingeil; oir bha caraid éigin 'na bheachd do'n robh i freagarrach. Cha deachaidh e riamh a stigh a dh' amharc caraid caoimh nach bi haleluia a cheud fhàilte: agus bha cuirm spioradail aig 'anam mun d'fhuair a cholann lòn. Tha e againn uime ann an eachdraidh, gu'n deachaidh e, air àm àraidh, a dh' amharc an naoimh urramaich sin, Centigern, a bha chòmhnuidh san àite sin far am bheil baile-mòr Ghlaschu air a thogail. 'Nuair a dhlùthaich e air an tigh san robh na manaich a chòmhnuidh, chaidh iad uile mach g'a choinneachadh le laoidhibh naomha, agus thàinig esan 's a chàirdean air an aghaidh a' seinn haleluia bhinn. An ioghnadh ged a chinn obair an Tighearna ann an làimh an duine so, a bha co dùrachdach, eudmhor, seasmhach ann an ùrnuigh. Do 'n fhear-theagaisg a tha mar so a' caitheamh a làithean tha gach nì comasach.

---

EARRANN III.

Bha Calum-Cille, 'na chòmhradh, co stòlda mhothaichte, 's gu bheil e 'air 'aithris uime, nach cualas a riamh e 'labhairt focal faoin, 's nach deachaidh e riamh a nùll no nall o'n fhìrinn ghloin, ann am feal-

dhà, no da rìreadh. Mar so choisinn e meas righrean: sodal no miodal cainnte cha do chleachd e riu air àm sam bith. Dh' fheòraich Aogh, righ Eirinn, deth, am biodh esan air a thèarnadh: "'S gann duit," arsa Calum-Cille, "mur atharraich thu do chaithe-beatha; mur dean thu aithreachas tràth agus trèibhdhireach, 's mur bi thu a'd' dhuine nuadh á so a mach." Mar bha còmhradh Chalum-Chille spioradail, bha a chaithe-beatha feumail. 'Na uile ghnìomharaibh thaisbein e gu'm bu duine le Dia e: bha naomhachd do Dhia, agus feumalachd do dhaoinibh follaiseach 'na uile dheanadas. Bha am meas so aig daoinibh air. Thubhairt Aidan, aon do righribh na h-Alba, ris, "Cha lèir dhomh lochd no mearachd a'd' ghiùlan, 's cha mhò tha faoineachd a'd' chainnt; ach innis domh am bheil aon togradh chum peacaidh ann ad chridhe?" Fhreagair Calum-Cille e mar bhuineadh do Chriosduidh, "Is duine mi; agus mar thachras do gach duine, tha m' an-tograidh agus m' ana-mianna fèin a' dùsgadh an taobh a stigh dhiom; ach cha ghabhainn do rìoghachd, seadh, an saoghal 's na 'bheil air 'uachdar, agus le m' fhiosrachadh gèilleachdainn do a h-aon diubh."

Bha 'chaoimhneas agus a chàirdeas do gach aon, comharaichte, d'an anamaibh agus d'an corpaibh. Bha e co fialaidh 's gu'm feudadh aon neach leis am b'àill teachd a dh' ionnsuidh a thighe gun chuireadh gun sgàth, agus fuireach maille ris co fad 's bu mhiann leis. Cha robh ni sam bith a chuir triobluid air, ach dìorras agus cruadhas a' pheacaidh. Na h-osnaichean a's doimhne dh' èirich o 'chridhe, 's ann an uair a chluinneadh e mu bhàs peacaich gun iompachadh; ach do'n aithreachan thruagh, do luchd a' chridhe bhriste, bhrùite, bha 'anam do ghnàth làn do thruacantas.

B'e gràdh do anamaibh dhaoine an togradh bu làidire bha 'na chridhe, agus seirc agus caoimhneas do na bochdaibh an t-aon a b' fhaigse. Thog naomh

urramach eaglais àrd dhreachmhor; agus 'nuair bha i crìochnaichte thug e a thriùir chaomh chompanaich g'a faicinn, Ciaran, Coinneach, agus Calum. "Innsibh dhomh," deir esan, "cia leis bu mhiann leibh an eaglais so a bhi làn, nam faigheadh sibh 'ur n-iarrtus." Fhreagair Ciaran air tùs, "B' fhearr leam gu'm biodh i làn agam do dhaoinibh naomh, a sheinn moladh do'n Dia bheò."—"Air mo shons'," a deir Coinneach, "bu mhiann leam i bhi làn do leabhraichibh naomh, a gheibheadh mòran do dhaoinibh fòghlumta r'an leughadh, chum gu'm biodh an sluagh air an teagasg, agus air an dùsgadh gu seirbhis a dheanamh do Dhia."—"Agus bu mhiann leamsa," deir Calum, "gu'n robh a làn agam do airgiod agus do òr leis an togainn eaglaisean, agus tighean do na manaich, agus leis am fuasglainn air uireasbhuidh nam bochd."—"Agus dhuitse," deir an naomh a chuir a' cheist orra, "dhuitse bheir Dia cumhachd a dheanamh mar is àill leat."

Bha 'iochd agus a chaoimhneas comharaichte, cha'n ann a mhàin do dhaoinibh, ach do na h-ainmhidhibh a b' ìsle. Thàinig Ceann-feadhna àraidh latha d'a ionnsuidh, agus dh' asluich e air a' bhiodag aige a bheannachadh. Ghabh Calum i 'na làimh, agus thubhairt e, "Deònaich, a Dhé, nach tig an latha a dhòirtear leatha fuil duine no beathaich." Bha e 'na sheasamh là air cnoc àrd ann an I, agus chunnaic e eun ag itealaich a nall o Eirinn, 's e air a chlaoidh co mòr, 's gu'm b'éigin da luidhe air uchd na tuinne, mun d' fhuair e gu tìr: "Imich," arsa Calum, ri h-aon do na manaich a bha maille ris, "far am bheil an t-eun bochd ud: thoir a dh'ionnsuidh an tighe e, agus beathaich e gus am fàs e làidir gu dol air ais d'a dhùthaich." Rinn am manach mar dh' iarradh air; agus thubhairt Calum caomh ris, "Airson do chaoimhneis agus t'aoidheachd do'n eun bhochd ud, gu'm beannaicheadh Dia thu, a bhràthair ghràdhaich."

Ach cha'n ann an duilleig no dhà do leabhar beag mar so, a dh' fheudar eachdraidh an duine mhaith so a chur sìos. Trì bliadhna mun d' eug e, thuig e gu'n robh e dlùth air a chrìch. Thug e ioma sanus mu so d'a chàirdibh. Aon là, gu h-àraidh, ann an toiseach an t-sàmhraidh, chaidh e, 's e lag, 'na charbad beag, gu ceann eil' an eilein, far an robh na manaich ag obair; agus dh'innis e dhoibh gu'n robh e gu dealachadh riu an ùine ghearr; agus air dhà faicinn gu'n robh iad fo thriobluid, thug e gach misneach dhoibh a dh' fheudadh e. Bha'n t-eilean gu léir 'na sheall-adh: ghairm e iad m'a thimchioll, agus chuir e suas, air an son, ùrnuigh dhùrachdach, a' guidheadh, Gu'm beannaicheadh Dia an t-eilean gràdhach so, agus na tha air 'uachdar; agus, a deir esan, bithidh e air a bheannachadh, agus soirbhichidh leibh am feadh 'sa bhios sibh cuimhneach air Dia. Ochd làithean 'na déigh sin, chaidh e le Diarmad a stigh do'n t-sabhal, far am fac' e cnatag mhòr shìl. "Taing do Dhia," ars' esan, "a dh'òrduich pailteas air a' bhliadhna so do m' mhanaich ghràdhach, agus mi 'gam fàgail." Air là a bhàis thubhairt e ri Diarmad, "'S e 'n diugh là na sàbaid, 's e sin là na fois: agus gu cinnteach bithidh e 'na là fois dhomhsa: 'se 'n diugh an là mu dheireadh do m' thurus sgìth: tha cuairt mo chéilidh dlùth air a bhi seachad. An nochd air mheadhon-oidhche, théid mise air turus mo shinnsir. Dheònaich thus', a Dhé uile-ghràsmhoir am fiosrachadh so dhomh; agus 'se uile iarratas m' anama a bhi maille riut." Ghuil Diarmad gu goirt. Tiota beag 'na dhéigh sin, thill e stigh g'a sheòmar, agus chuir e seachad beagan d'a ùine ann an leugh-adh leabhar nan Salm. Chaidh e san fheasgar a stigh do'n eaglais an àm na h-ùrnuigh. Thill e 'na dhéigh sin a dh'ionnsuidh a thighe, agus shuidh e air taobh a leapach, a' toirt earail air Diarmad a bhriath-ra deireannach innseadh do na bràithribh. "'Se mo ghuidhe as 'ur leth, a chlann ionmhuinn, gu'm bi

sibh beò ann an sìth, gu'n gràdhaich sibh a chéile ann an seirc anama; agus ma ni sibh so mar is cubhaidh do naoimh a dheanamh, an Dia sin a tha 'na thaic d'a mhuinntir féin seasaidh sibh anns gach càs: cha dìobair e sibh a chaoidh. Tha mise nis a' dol a chòmhnuidh maille ris, agus 's i m' ùrnuigh 'an glac a' bhàis gu'n deònaicheadh e féin duibh cuibhrionn iomchuidh do nithibh na beatha so, agus co-roinn àrd do'n t-subhachas shìorruidh a dh' uidheamaich e dhoibhsan a bhios dìleas gu bàs."

'Na dhéigh so, bha e 'na thosd, gus 'n do bhuail an clag air mheadhon-oidhche, an t-àm a b' àbhaist do na manaich cruinneachadh chum ùrnuigh. Dh'éirich e gu grad: ràinig e 'n eaglais roimh chàch, agus leig se e féin sìos air a ghlùinibh aig an altair: bha Diarmad 'na dhéigh: chaidh e stigh mun do lasadh an solus, a' glaodhaich le guth ard muladach, "O Athair! Athair! c'àit am bheil thu? Athair chaoimh! c'àit am bheil thu?" Fhuair se e 'na shìneadh air 'aghaidh aig an altair: shuidh e làimh ris, agus thog e 'cheann air 'uchd. Thàinig na bràithrean a stigh le solus; 's an uair a chunnaic iad an athair spioradail a' toirt suas an deò, thog iad suas aon tuireadh muladach, tìamhaidh. Bha e mothachail fathast: dh'amhairc e mu'n cuairt da le sìth, agus àrd-shòlas 'na ghnùis: dh'fheuch e ri'm beannachadh, agus le còmhnadh Dhiarmaid thog e 'làmh ri nèamh. Dh'fhàilnich a chainnt: thill 'anam chum an Dé o'n d'thàinig e. Ged a bha e marbh, bha 'choltas mar neach a bhiodh ann an suain chiùin. Sheinn iad laoidh; agus ghiùlain iad a chorp chum an tighe: chum iad air uachdar e fad thrì làithean, làithean a chaith iad ann an aoradh tìamhaidh milis do Dhia. Bha corp an duine naoimh so air a chàramh ann an anart geal, air a chur ann an *caisil-chrò,* no mar theirear ciste-mhairbh, a dh'uidheamaicheadh air a shon: bha e 'na dhéigh sin air a chàramh anns an ùir, gu éiridh faidheòidh

chum glòir shìorruidh air là na h-aiseirigh. Mar so chaochail Calum-Cille, air an naothamh là do mhìos meadhonach an t-samhraidh, sa' bliadhna 597, air dha bhi seachd-bliadhna-deug agus trì fichead a dh' aois. Tha e nis maille ri 'Aithrichibh, Fàidhibh, agus Abstolaibh, agus mìltibh do naoimh, a tha air an éideadh ann an trusganaibh fada geala, a chaidh nigheadh ann am fuil an Uain, 's a tha 'ga leantuinn ge b'e taobh a théid e.

Gu'n tugadh Dia dhuinn uile gràs gu feum a dheanamh do eachdraidh an duine so, chum bhi air ar brosnuchadh gu bhi 'nar luchd-leanmhuinn orra-san a tha nis tre chreidimh a' sealbhachadh nan geallanna. Amen.

---

## *I Chalum-Chille.*

BUINIDH an t-eilean ainmeil so do sgìreachd an Rois Mhuilich. Tha e trì mìl' air fad, agus mìl' air leud. Chaidh sinn gu tìr aig Camus-nam-*Mairt-ireach,* an t'-àit anns am b' àbhaist doibh cuirp nan daoine a dh' adhlaiceadh san eilean so a chur air tìr. Beagan os ceann a' phuirt so, tha àit air a chuairteachadh le sean bhalla cloiche, ris an abair iad Clachan-nan-Druidhneach, far am bu ghnàth do na Druidhibh a bhi air an adhlacadh ri linn dhoibh an t-eilean so bhi aca; mun d' thàinig Calum-Cille, 's a luchd-leanmhuinn ann; oir ann an sean eachdraidh Eirinn, 's e Eilean-nan-Druidh a b' ainm dha. Ghabh sinn air ar n-aghaidh a dh' ionnsuidh tighe nan Cailleacha-dubha. Bha'n eaglais aca so ochd-troidhe-deug agus dà fhichead air fad, agus fichead troidh air leud. Tha leachd-lighe na mna-Aba a bha mu dheireadh san eilean so r'a faicinn a stigh air ùrlar na h-eaglais: tha 'cruth air a shnaidheadh air an lic; tha aingeal air gach taobh fo thaic a

cinn: air ceann eile na lice, tha dealbh na h-Oighe Muire, le coron air a ceann, an naoidhean IOSA 'na gàirdeanaibh, a' ghrian agus a' ghealach os a ceann, 'ga comharrachadh a mach mar bhan-righ nèimh; agus tha'n ùrnuigh so air a sgrìobhadh aig a cosaibh ann an Laidinn, "A Mhuire naoimh, *Guidh air mo shon.*" Mu'n cuairt air an lic tha air a chur sìos sa' chainnt cheudna, "'Na luidhe an so tha Ban-tighearn Anna ni-mhic-Dhòmhnuill-'ic-Thearlaich, a b' àrd bhan-Aba ann an I, 's a chaochail anns a' bhliadhna 1511: a h-anam tha sinn a' tiomnadh do'n Ti is àirde."—Tha leachdan nan Cailleacha-dubha eile air taobh a muigh na h-eaglais; agus astar beag uatha, ann an cùil leatha fèin, tha piuthar bhochd 'na luidhe nach do sheas dìleas d'a bòid.

Air an t-slighe chum na h-eaglais àirde, tha crois Mhic-'Illeathain, clach eireachdail air a snaidheadh gu h-innleachdach. Bha e 'na chleachdadh cumanta anns na linnibh sin, croisean do 'n t-seòrsa so a thogail, 's math a dh' fheuidte chum an ainm agus an cuimhn' a chumail suas; agus is dòcha mar thaisbeanadh air meud an urraim dhàsan a cheusadh air a' chrann. Tha e air a ràdh, gu'n robh trì cheud agus trì fichead dhiubh so aon uair san eilean; ach gu'n do mhilleadh a' chuid a bu mhò dhiubh le òrdugh àrd-sheanaidh Earra-ghàidheal, agus a' chuid nach do mhilleadh mar so dhiubh, thugadh air falbh, agus chìthear iad gus an là 'n diugh ann an iomad àite feadh na rìoghachd.

Ràinig sinn Reìdhlic-Orain, cladh farsuing làn do leachdaibh-lighe, fo'm bheil righrean agus cinnfheadhna, agus ceatharnaich a bha cumhachdach agus ainmeil 'nan latha fèin, a' cadal taobh ri taobh ann an suain a' bhàis. Ann an so tha'n t-àite ris an abair iad Iomaire-nan-righ, far am bheil ochd agus dà fhichead do righribh na h-Alba; ceathar do righribh na h-Eirinn; ochdnar do righribh

Lochluinn, agus a h-aon no dhà do righribh na Frainge. Air cuid do na leachda, tha ainm nan daoine tha fòdhpa sa' Ghaelic, mar air lic Dhòmhuill fhad-chosaich. Air cuid eile dhiubh, tha na h-ainmean sa' chainnt Eirionnaich, mar air lic Mhurchaidh-a-Ghuinn. 'S i 'n eaglais bheag a tha'n Réidhlic-Orain a' cheud tigh a thogCalum-Cille san eilean so. Àig ceann na h-àirde deas dhith, tha crùiste Lachuinn 'ic-Ionmhuinn, athar an Aba; agus leachd Aonghuis òig 'ic-Dhòmhuill, tighearn Ile agus Chinntìre, an triath urramach sin a chuir an cath le buaidh le *Raibeart de Bruce*, air blàr ainmeil *Bhanocburn*. Dlùth dha so tha uaigh agus leachd Ailein-nan-sop, ceatharnach do Chloinn-an-Leathain, o'n d' thàinig teaghlach Thorloisg. Tha leac Thighearna Chola an so mar an ceudna, le 'chlogaid 's le 'lùirich; 's Mac-'Illeathain Dhubh-airt agus Lochabuidhe, Mac-Guaire Ulbha, agus Iain Beaton, an t-olla Muileach, le'n suaicheantas 's an airm-chatha os an ceann. A bhàrr orrasan tha àireamh mhòr do laoich thréun leis am bu mhiann an ainm a bhi air chuimhne; ach bha 'm beatha mar shlighe na saighde o'n speur, a shiùbhlas gu luath seachad, agus air ball a tha air a dhruideadh suas. San iar-thuath o dhorus na h-eaglais so, tha leac mhòr anns am bheil dòirneagan cruinne ris an abair iad *clacha-bràth*, a b' àbhaist doibh ann an làith-ibh an dorchadais a thionndadh mu'n cuairt air mhodh àraid, gu h-amaideach a' creidsinn nach tigeadh latha-bhràth no deireadh an t-saoghail gus am biodh an leac sin air a caitheamh gu buileach troimpe.

Tha'n eaglais àrd taobh na h-àirde tuath do'n chladh so; tha i cùig-troidhe-deug agus cùig fichead air fad, agus trì-troidhe-fichead air leud. Tha tùr àrd dreachmhor ag éiridh 'na meadhon, agus tha na h-uinneagan air an snaidheadh gu h-ealanta. Air cuid do chlachaibh barra-bhalla 'n tighe so, tha

dealbhan agus cuid do eachdraidh a' Bhìobuill air an gearradh gu ro-innleachdach. Bha altair do mharmor geal aon uair san eaglais so; ach bhriseadh i, agus thugadh gu buileach air falbh i, leis an fhaoin smuain gu'n robh buaidh agus éifeachd àraid fuaighte ris a' mhir a bu lugha dh'i. Làimh ris an altair tha uaigh an Aba Mhic-Ionmhuinn, air am bheil leac a thug bàrr air gach aon eile m'a timchioll. Air ùrlar na h-eaglais tha leac Mhic-Leòid Dhunbheagain, agus iomad aon eile air nach 'eil eachdraidh againn. Air cùlthaobh na h-eaglais so, tha làrach tighe nam manach, far am bheil na clacha dubha a bha aon uair co ainmeil ann an Gaeltachd Alba, air am b' àbhaist d'a h-uaislibh an cùmhnantan a nasgadh le mionnaibh os ceann uaigh Chalum-Chille. Dlùth do thigh nam manach tha tigh an Easpuig, far an do ghabh Easpuigean Earraghael còmhnuidh, an déigh do'n eilean Mhanach a bhi air a dhealachadh uaithe. Tha ri fhaicinn an so iarmad nan lios a bh' aig na manaich far an robh mòran do luibhibh ìocshlainteach. Tha làrach a' mhuilinn agus na h-àtha fathast air an comharachadh a mach: tha'n t-àite san robh 'n linne-mhuilinn a nis gun uisg' ann, agus 's ann aisde tha iad a nis a' tilgeadh na mòine tha iad a' losgadh. Tha e cosmhuil gu'n robh callaid àrd chloiche mu thimchioll na h-aitreabh naoimh so, gu h-àraid aig an taobh mu thuath, chum an dìon o'n luchd-creachaidh a thàinig orra o'n àirde sin, aig nach robh ach beag suim do dhiadhachd no do dhaoinibh matha bha thàmh san àite sin.

---

ARRANN II.

Is tìamhaidh muladach na smuaintean a dhùisgear anns an inntinn 'nuair ghluaisear tre nan làraichean aosmhar. Is fìrinneach a labhair esan aig an robh

'n cridhe gu so a thuigsinn, agus a' chainnt a bu shnasmhoire gu chur an céill. "Bha sinn a nis," a deir an t-Ollamh Sasunnach, "a' seasamh air an eilean ainmeil sin, a b' àrd-lòchran fad linntean do Ghaeltachd na h-Alba; as an d'-fhuair Cinnich fhiadhaich, agus ceatharna bhorb sochairean eòlais, agus beannachdan na saorsa. Cha bu chomasach, ged a dh' fheuchta ris, an inntinn a thogail o na smuaintibh a dhùisg an t-àite so, agus b' amaideach an oidheirp, ged a bhiodh e comasach. Ge b'e ni a thàirngeas sinn air falbh o chumhachd ar ceud-faithean; ge b'e ni a bheir do na tha seachad o chian, no do na tha fathast ri tachairt, làmh-an-uachdar air na tha 'làthair, tha so ag àrdachadh ar n-inbhe mar bhithibh tuigseach. Gu ma fada uamsa agus o'm chàirdibh an fheallsanachd reòta a dh' aomadh mi gu gluasad gu caoin-shuarrach eutrom thairis air aon àite a dh' fhàgadh urramaichte le gliocas, le fearalachd, no le maise. Cha chulaidh-fharmaid an duine sin nach mothaicheadh a ghràdh g'a dhùthaich air a neartachadh air blàr catha Mharathoin, no a chràbhadh a' blàthachadh am measg làraichean briste Iona." Agus cò esan a bha riamh san àite so, agus aig an robh cridhe, nach do mhothaich so. Tha 'chuid is mò do na leachdaibh a nis gu dearbh air am folach fo'n ùir; ach tha gu leòir fathast ri fhaicinn chum gliocas a tharruing uatha. Chì sinn an oidheirp a thug daoin' uaibhreach gu an ainm a chumail air chuimhne; ach, mo thruaighe! cha 'n i 'n eachdraidh a tha air a dearg-adh air lic-lighe, a choisneas an cliù nach téid as, no a dh' fhàgas an t-ainm neo-bhàsmhor: 's iad na h-ionracain a mhàin a chumar ann an cuimhne shìorruidh. Is coma c'àit an càirear cuirp nan daoine sin, aig am bheil an ainm sgrìobhta air nèamh; co dhiubh 's i'n leac-lighe rìomhach, no fòid ghorm a chuirear thairis orra. Feudaidh daoin' an dì-chuimhneachadh; ach bithidh iad ann an

cuimhne shìorruidh fa chomhair Dhé. 'Se so a choisneas an cliù nach searg. Cha'n'eil gach cuimhne thalmhaidh ach gèarr: bithidh gach teanga a' luaidheas ar cliù ann an latha no dhà, balbh. Na litrichean a tha air an gearradh air a' chloich is buaine, no air an deargadh le peann iaruinn air a' chraig is maireannaiche, ann an linn no dhà, cha bhi ann an comas na sùl a's géire an leughadh: tuitidh an leac 'na smùr, agus fàilnichidh a' chreag féin; ach cliù agus ainm nan naomh, a chaoidh cha chaochail.

'Nan luidhe sa' chladh so, 's cinnteach mi gu bheil mòran a bha suarrach m'a chéile fhad 's a bha iad beò; seadh, a bha a' comh-strì 's a' cath an aghaidh a chéile; cinn-fheadna threun, le'n ceatharnaich ghaisgeil, a sheas air an aon bhlàr-chatha, agus theagamh a thuit le claidheamh nan ceart dhaoin' a tha nis 'nan luidhe san ùir r'an taobh. 'S i so, gu deimhin, thubhairt mi, *Tìr na dì-chuimhn'*, far nach 'eil othail no strì. Ma bha leapaichean na h-uaighe riamh tosdach, sàmhach, 's ann an uaigneas fàsail Iona!

Tha lag a's làidir, beag a's mòr,
  Co'-shìnte 'n so le chéil';
Tha naimhdean sàmhach taobh ri taobh,
  Is luchd na comh-strì réidh.

Co'-ionann coidlidh iad air fad,
  Fo ghlasaibh teann a' bhàis,
Gu'n uair a ghairmear iad le Dia,
  'Na fhianuis là a' bhràth.

O chionn ioma linn bha 'n t-eilean ainmeil so far an robh a choilion duine naomh, agus diadhair urramaichte, agus a cho'pàirtich solus an t-Soisgeil do dhùthchannaibh agus do rìoghachdaibh eile, air 'fhàgail e féin gun eaglais, gun fhear-teagaisg suidh-

ichte, no aoradh follaiseach, ged a tha àireamh mhòr sluaigh a chòmhnuidh ann. Bu chianail an t-atharrachadh so do I, is bu neo-chliùiteach e ri 'aithris; ach tha linn a's fearr a' teachd mu'n cuairt. Tha e air 'innseadh gu'n dubhairt Calum-Cille, tamull beag roimh àm a bhàis,

"I mo chridhe, I mo ghràidh,
'An àite guth Manaich bi'dh géum bà;
Ach mun tig an saoghal gu crìch,
Bithidh I mar a bhà."

Thàinig a' cheud chuid do'n fhàidheadaireachd gu h-eagnaidh mu'n cuairt, ach co dhiùbh a bhios I gu bràth co urramaichte 's a bhà i, tha e deacair a ràdh. Ann an atharraichibh an t-saoghail chaochlaidich so, cò is urrainn innseadh ciod a dh' fheudas tachairt; ach ge nach 'eil e ro-chosmhuil gu'm bi I gu bràth mar bha i ri linn Chalum-Chille; gidheadh, is sòlasach ri thoirt fainear gu bheil sa' cheart àm so eaglais a rìs 'ga togail ann an I, agus ann an ùine ghèarr gu'm bi *neach* ann ris an abrar Ministeir I Chalum-Chille! 'Se dùrachd m' anama gu'm bi esan, agus gach aon a tha saoithreachadh san obair cheudna, anns na cearnaibh gràdhach sin, 'nan spiorad agus 'nan giùlan cosmhuil ris-san air an d'-ainmicheadh an t-eilean so; air an lasadh le gràdh do Dhia, dìleas do Chriosd, dùrachdach airson math anam. Nach mòr an t-aobhar taing a th' againn leis an obair bheannuichte a tha nis a' dol air a h-aghaidh sa' Ghaeltachd agus ann an Eileanaibh na h-Alba. Cha 'n 'eil gleann tiorail no innis uaigneach anns nach bi fuarain fhionnar do uisge beò air am fosgladh: Air a shon so ni am fàsach gàirdeachas, agus bithidh lìonmhoireachd nan eilean ait.

Canaibh do'n Tighearn òran nuadh:
Air 'ainm biodh luadh 's gach àit';

Air muir, air tìr, 'an innsibh cian,
Biodh moladh Dhé gu bràth.

A chaithir mhòr! is fhàsaich fhaoin!
Molaibh araon ar Dia;
Sa' mhachair thugaibh moladh dha,
'S na bheil 'nur tàmh feadh shliabh.

Seinneadh gach sluagh gu h-aon-sgeulach,
Glòir ionmholt' Dhé bhith-bhuain;
'S do'n chaithream aoibhinn agus thròm,
Co'-fhreagradh fonn a's cuan!

---

*Long mhòr nan Eilthireach.*

AIR pilleadh dhomh air m' ais o I Chalum-Chille, thàinig sinn, air an aon fheasgar shàmhraidh a b' àillidh a chunnaic mi riamh, do àite tèaruinte fasgach, a tha ann an ceann mu thuath an eilein Mhuilich. Air leam, nach faca mi cala loingeis idir a tha air a dhìon o éirigh fairge agus o chumhachd stoirm mar tha e. Tha eilean fada caol 'ga chuairteachadh air an taobh a muigh, a' sgaoileadh a sgiathian gu càirdeil mu'n cuairt air gach soitheach beag agus long, a tha 'g iarraidh fasgaidh 'na thaic o dhruim a' chuain, no tha feitheamh ri sìd mara gus an rugha-mòr a ghabhail. Air an làimh dheis mar chaidh sinn a stigh, tha'm fearann ag éiridh gu corrach cas. Bha sinn a' seòladh ri bilè nan creag, agus bha geuga nan craobh a' lùbadh dlùth dhuinn. Thàinig fàileadh a' bharraich oirnn air oiteag an t-sàmhraidh, agus bha mìl' eun beag le'n ceileiribh binn a' seinn air gach preas, a' cur fàilte oirnn, 'nuair a bha sinn a seòladh seachad orra gu réidh sàmhach. Cha robh taobh a thionndaidhinn mo shùil nach robh 'n sealladh taitneach.

Bha na beannta àrda Mòrchuanach, 's iad uaine gu'm mullach; Suaineart le 'chnocaibh 's le thulaichibh bòidheach, 's an Leathar-Morthairneach a' sìneadh uainn, a' deanamh gàirdeachas ann an blàthas an fheasgair shàmhraidh. Aig ceann shuas a' chaoil chì mi,

——" Bheinn àrd a's àillidh sniamh,
Ceann-feadhna nam mìlte beann:
Bidh aisling nan damh 'na ciabh,
'S i leaba nan nial a ceann."

An uair a dhlùthaich sinn a stigh, cha robh ri fhaicinn ach croinn nan loingeas, am brataichean a' snàmh gu fann ris an t-soirbheas; 's cha robh ri chluinntinn ach farum ràmh, a's torman nan allt agus nan eas, a bha tuiteam o iomad sgàirneach àrd do'n chaladh a bha nis a' fosgladh gu farsuing romhainn. O thaobh gu taobh do'n tràigh air an dara làimh, tha sràid do thighibh mòra co geal ris an t-sneachd; 's gu grad air an cùl tha uchdach chorrach chas, far am bheil an calltunn, an caorrann, agus an t-uinseann a' fàs gu dosrach, co dlùth dìreach os ceann nan tighean a tha fòdhpa, 's gu bheil an geugan, air leat, a' lùbadh m' am mullach. Air bràigh a' bhruthaich chi thu 'chuid eile do'n bhaile eadar thu 's fàire, ionnus gur doilich dhuit aite 's bòidhche agus a's neo-chumanta fhaicinn. Ach 's ann a mach sa' chaladh a bha 'n sealladh a b' fhiach fhaicinn; na ficheadan soitheach eadar mhòr agus bheag, iomad eithear caol le'n ràimh uaine, a' bhìrlinn rìomhach le 'siùil gheala, 's an long-chogaidh le 'croinn àrda, 's le brataich rìoghail. Ach 'nam measg uile chomharraich mi aon long mhòr a thug bàrr orra air fad: bha iomad bàta beag a' gabhail d'a h-ionnsuidh, a's mhothaich mi gu'n robh iad a' deanamh deas g'a cur fa sgaoil. Bha aon duine leinn a thàinig oirnn aig cùlthaobh Mhuile, a's gann

a thog a cheann fad an latha, a bha nis ag amharc gu h-iomaguineach air an luing mhòir so. "An aithne dhuit," thubhairt mi ris, "ciod i an long mhòr so?" "Mo thruaighe," a deir esan, "'s ann domh is aithne; 's duilich leam gu bheil barrachd 'sa b'àill leam do m' luchd-eòlais innte: innte tha mo bhràithrean agus mòran do m' chaomh chàirdibh a' dol thairis air imrich fhada mhuladach do America mu thuath; agus is bochd nach robh agamsa na bheireadh air falbh mi cuideachd.

Tharruing sinn a nùnn g'an ionnsuidh; oir tha mi 'g aideachadh gu'n robh toil agam na daoine blàth-chridheach so fhaicinn, a bha'n diugh a' dol a ghabhail an cead deireannach a dh' Albuinn, air tòir dùthcha far am faigheadh iad dachaidh bhunaiteach dhoibh féin agus d'an teaghlaichibh. Cha 'n 'eil e comasach a thoirt air aon duine nach robh san làthair, an sealladh a chunnaic mi'n so a thuigsinn. Cha tig an là a théid e as mo chuimhne. Bha iad an so eadar bheag agus mhòr, o'n naoidhein a bha seachduin aois a dh' ionnsuidh an t-seann duine a bha trì fichead bliadhna 's a deich. Bu déistinneach ri fhaicinn an tròm-mhulad,—an iarguin inntinn,—an imcheist, 's am briseadh-cridhe a bha air a dheargadh gu domhain air aghaidh na cuid bu mhò dhiubh, a bha 'n so cruinn o iomad eilean agus earrann do'n Ghaeltachd.

Bheachdaich mi gu h-àraid air aon duine dall aosmhor, a bha 'na shuidhe air leth, a's triùir no cheathrar do chloinn ghillean mu'n cuairt da, a shean ghàirdeana thairis orra, iad a' feuchainn cò bu dlùithe a gheibheadh a stigh r'a uchd, a cheann crom os an ceann, 'fhalt liath agus an cuaileana dualach donn-san ag amaladh 'na chéile, agus a dheòir gu tròm frasach a' tuiteam thairis orra. Dlùth dha aig a chosaibh bha bean thlachdmhor 'na suidhe ag osnaich gu tròm ann an iomaguin bròin; agus thuig mi gu'm b'e a fear-pòsda a bha spaisdearachd

air ais agus air aghart le ceum goirid, agus le làmhaibh paisgte. Bha sealladh a shùl luaineach neo-shuidhichte, agus 'aghaidh bhuairte ag innseadh gu soilleir nach robh sìth 'na inntinn. Tharruing mi dlùth do'n t-seann-duine, agus dh' fheòraich mi dheth ann an caoimhneas cainnte, an robh esan ann am feasgar a làithean a' dol a dh' fhàgail a dhùthcha? "Mise," deir esan, "a' dol thairis! cha 'n 'eil! Air imrich cha téid mise gus an tig an imrich a tha feitheamh oirnn air fad; agus an uair a thig, cò an sin a théid fo m' cheann do'n chill? Dh' fhalbh sibh! dh' fhalbh sibh! dh' fhàgadh mise 'm aonar an diugh, gu dall aosda, gun bhràthair, gun mhac, gun chul-taice; agus an diugh, là mo dhunaich, Dia thoirt maitheanas domh, tha thusa, 'Mhàiri, mo nighean, m' aon duine cloinne, le m' oghachaibh geala gaolach, a' dol gu m' fhàgail. Tillidh mis' an nochd do'n ghleann ud thall; ach cha'n aithnich mi an làmh a tha 'ga m' threòrachadh: cha tig sibhse, a leanaba mo ghràidh, a mach an coinneamh an t-seann-duine: cha chluinn mi tuillidh briagail 'ur beòil ri taobh na h-aibhne; 's cha ghlaodh mi tuillidh, ge nach bu léir dhomh 'n cunnart, Fuirichibh air 'ur n-ais o'n t-sruth: 'nuair a chluinneas mi tabhunn nan con, cha leum mo chridhe ni's faide, 's cha'n abair mi, Tha mo leanaban a' teachd. Cò a nis a stiùras mi gu fasgadh 'n tuim, 's a leughas dhomh an leabhar naomha: c'àit, an ath-oidhche, 'nuair a théid a' ghrian fodha, am bi sibhse, a chlann mo rùin; agus cò a thogas leamsa laoidh an anmoich?" "O! athair," ars' an nighean, 's i dlùthachadh ris, "na bristibh mo chridhe." "Am bheil thu 'n so, a Mhàiri," a deir e; "c'àit am bheil do làmh? Thig ni 's dlùithe dhomh, m' fheudail thu do mhnàibh an domhain, is sòlasach leam do ghuth. Tha thu 'dealachadh rium:—cha 'n 'eil mi cur iomchoir' ort, 's cha mhò tha mi gearan. Falbh, tha mo làn chead agad, tha beannachd do

Dhé agad. Bi thusa mar bha do mhàthair romhad, dleasdanach. Air mo shonsa, cha'n fhada bhitheas mi : chaill mi'n diugh mo gheugan àillidh, agus is faoin an oiteag a leagas mo cheann ; ach fhad 's is beò mi seasaidh Dia mi : bha e riamh leam anns gach cruaidh-chàs, agus cha tréig e nis mi. Dall 's mar tha mi, tha e féin, buidheachas d'a ainm, a' toirt domh sealladh air mo charaid a's fèarr air a dheas-làimh, agus 'na ghnùis is léir dhomh caomh-alachd agus gràs. Tha mi sa' cheart àm so a' faot-ainn neart uaithe. Tha 'gheallanna teachd dhach-aidh gu m' chridhe. Feudaidh meanglain eile fàilneachadh ; ach cha searg craobh na beatha.— Am bheil sibh air fad làimh rium?" a deir e : "éisd-ibh ; tha sinn a nis a' dealachadh : tha sibhse a' dol do dhùthaich fad' as, agus is math a dh' fheuidte mun ruig sibh, gu'm bi mis' an dùthaich àrd-ghrianach, far am bheil dòchas agam gu'n coinnich sinn fathast a chéile, far nach bi imrich no dealach-adh a chaoidh : cha bhì ; oir cha 'n 'eil sannt no ciocras òir air nèamh. Bithidh sinn an sin gu sìorruidh le chéile, agus gu sìorruidh le Dia. Siabar gach deur o'n t-sùil, agus bithidh là a' bhròin thairis. Bithibh cuimhneach air Dia 'ur n-aithriche, 's na tuitibh o aon deagh chleachdadh a dh' fhògh luim sibh. Moch agus anmoch lùbaibh an glùn, mar b' àbhaist duinn, agus togaibh an laoidh. Agus sibhse, mo leanabana, a bha mar shùilean agus mar luirg dhomh ; sibhse a shaoil mi a chàir-eadh an fhòid ghorm tharam, an éigin duinn deal-achadh?—Dia a chuideachadh leam!"

Cha b' urradh dhomh fuireach ni b' fhaide : bha gheola bha gus an seann duine a 'thoirt gu tìr a' tarruing suas ri cliathach na luinge : chaidh iadsan a bha feitheamh air a dh' innseadh dha gu'm feum-adh e falbh. Theich mi uatha : cha robh e ann am chomas a bhi 'm fhianuis air an dealachadh bochd.

EARRANN II.

Ann an deireadh na luinge, bha buidheann dhaoine a thuig mi bu luchd-dùthcha air an earradh; agus mhothaich mi' o'n cainnt, gu'm b' ann o aon do na h-eileanaibh tuathach a thàinig iad. Bha iad gu geur iomaguineach ag amharc a mach airson bàta beag a bha a' teachd a stigh an rugha fo shiùil 's fo ràimh. Co luath 's a ghabh i steach do'n chala, 's a rinn i airson na luinge, ghlaodh iad amach, "'Se féin a th' ann,—piseach air a cheann." Bha aon neach am measg nan daoine so a bha a réir coslais ni bu mheasala na càch. 'Nuair a dh' aithnich e 'm bàta beag so, chaidh e far an robh 'n sgiobair, agus mhothaich mi 'n sin gu'n do ghairmeadh orrasan a bha shuas anns na crannaibh, 's a mach air na slataibh-siùil, teachd a nuas; agus gu'n deachaidh stad air an uidheamachadh a bha dol air aghaidh chum an long a chur fa sgaoil. Dhlùthaich am bàta, dh' éirich seann duine àrd uasal dreachmhor a bha 'na deireadh, agus le ceum daingeann làidir, ged a bha a cheann co geal ris a' chanach, dhìrich e suas, gun chuideachadh sam bith, ri taobh na luinge. Chuir an sgiobair fàilt' air le mòr urram. Dh' amhairc e mu'n cuairt da, agus gu grad mhothaich e 'bhuidheann ghaolach a bha 'n deireadh na luinge, agus ghabh e g'an ionnsuidh. "Dia bhi maille ribh," ars' esan, 'nuair dh' éirich gach aon diubh, le 'bhoineid 'na làimh, a chur fàilt' air. Shuidh e 'nam measg; air an luirg a bha 'na làimh, leig e car tamuill taic a chinn; agus mhothaich mi gu'n robh na deòir mhòra a' sruthadh a nuas air an aon eudann bu taitniche leam fhaicinn a chunnaic mi riamh. Tharruing gach aon diubh mu'n cuairt da, agus shuidh cuid do'n chloinn aig a chosaibh. Bha nì-eigin ann an coslas an duine bheannaichte so nach feudadh gun daoine a thàladh ris: bha do

mhaitheas agus do chaomhalachd mu'n cuairt da, 's gu'm feudadh an neach bu lag-chridhiche mis neach a bhi aige teachd 'na làthair; agus, anns an àm cheudna, bha do smachd àrd 'na shùil agus 'na bhathais, na bheireadh air an spiorad bu dalma meatachadh 'na fhianuis. "Thàinig sibhse, le'r cead," ars' iadsan, "mar a gheall sibh: cha d' rinn sibh dearmad riamh oirnn ann an là ar teinn. Tha sinn an nochd a' dol a ghabhail a' chuain fo'r ceann; 's mun éirich a' ghrian air na beanntaibh ud thall, bithidh sinne gu bràth as an sealladh. Is culaidh-thruais sinn an diugh, là ar dunaich!"—"Na cluinneam," ars' am ministeir, "a leithid so do chainnt. Bithibh misneachail; cha'n e so an t-àm dhuibh meatachadh; cuiribh 'ur n-earbsa ann an Dia: oir cha'n ann gun fhios dà-san a tha sibh a' dol air an turus so. 'S ann 'na fhreasdal féin a tha gach ni teachd mu'n cuairt: ach 's ann a tha sibhse, a' labhairt mar gu'm biodh sibh a' fàgail rìoghachd an Uile-chumhachdaich, agus a' dol far nach ruigeadh a chaoimhneas athaireil oirbh. Mo thruaighe! an e so 'ur creidimh?"—"Tha sin fior," thubhairt iad; "ach an fhairge, an cuan mòr farsuing!"—"An fhairge," fhreagair e; "c'arson a chuireadh sin sibh fo dhìobhail misnich;—nach 'eil Dia ri fhaotainn sa' chuan co math 's air tìr-mòr? Fo stiùradh a ghliocais, fo dhìon a chumhachd, nach 'eil sibh co tèaruint' air a' chuan 's a bha sibh riamh ann an gleann tìorail? Nach 'eil an Dia a chruthaich an cuan a' dol a mach air a thonnaibh uaibhreach? cha'n éirich a h-aon diubh roimhibh gun fhios da: 'se féin a chaisgeas onfhadh na fairge: tha e mach air a' chuan ann an carbad na gaoithe, co cinnteach 's a tha e ann an nèamh shuas. 'O! sibhse air bheag creidimh, c'ar son a ta sibh fo eagal?'"

"Tha sinn a' fàgail ar dùthcha," fhreagair iad. "Thà gun teagamh," ars' esan; "tha sibh a' fàgail an eilein san d' fhuair sibh 'ur togail 's 'ur n-

àrach; gu cinnteach tha sibh a' dol air imrich fhada; cha ruigear a leas a chleith, gu bheil ioma cruadal a' feitheamh oirbh; ach cha d' thàinig so oirbh gun fhios duibh. A' fàgail 'ur dùthcha, an dubhairt sibh; am bheil ceangal seasmhach aig mac an duine ri aon dùthaich seach dùthaich eile? Cha 'n 'eil dùthaich bhunaiteach againn air thalamh; cha 'n 'eil sinn air fad ach 'nar n-eilthirich; cha 'n anns an t-saoghal chaochlaideach so a tha e air a cheadachadh dhuinn le Dia, an dachaidh sin iarraidh as nach bi imrich."

"Gun amharus," fhreagair iad, "tha sin fior; ach tha sinn a' falbh mar chaoraich bhochda gun bhuachaille, gun a h-aon ris an cuir sinn ar comhairle; 's a' dol fada, fad' air falbh. O! nam biodh sibhse"—"Bithibh 'nur tosd," deir esan: "na cluinneam a leithid so do chainnt. Am bheil sibh a' dol ni's faide o Dhia, na bha sibh riamh? nach e'n Dia ceudna dh' fhosgail rosga do shùl an diugh 's a dhùisg thu á suain na h-oidhche, a tha 'g oibreachadh taobh thall an t-saoghail? Cò sheas le Abraham 'nuair a dh' fhàg e 'thìr 's a dhaoine? Cò a thaisbein e féin do Iacob, 'nuair a dh' fhàg e tigh 'athar, 's a chaidil e muigh air an raon? Mo nàire! a dhaoine; c'àit am bheil 'ur creidimh? An dubhairt sibh gu'n robh sibh mar chaoraich bhochda gun bhuachaille? am bheil aon leanabh beag làimh rium an so, nach aithris na briathran sin, ''Se Dia féin is buachaille dhomh, cha bhi mi ann an dìth?' nach esan àrd-bhuachaille a chuid caorach féin, a thubhairt, 'Na biodh eagal ort, a threud bhig, bi fo dheagh mhisneach, oir 's mise do Dhia.' Cha 'n 'eil, gu dearbh," deir esan, "tighean aoraidh far am bheil sibh a' dol; agus is dòcha nach 'eil ministeirean ann: ach cuimhnichibh là an Tighearna. Cruinnichibh fo sgàil na craige, no fo dhubhar nan craobh; agus togaibh le chéile laoidhean Shioin, a' cuimhneachadh nach 'eil làthaireachd Dhé fuaidhte ri àite

seach àite, gu bheil e ri fhaotainn anns gach àite leòsan a dh' iarras e gu tréibhdhireach ann an ainm Chriosd, air mullach na beinne a's àirde,—aig bonn a'ghlinne a's ìsle, no ann an dubhar na coille a's uaigniche, co math 's ann am meadhon a' bhaile-mhòir, no san teampull a's dreachmhoire a thogadh riamh dha le làmhaibh. Tha gach aon agaibh comasach air focal Dé a leughadh; mur bitheadh, bu tròm mo chridhe da rìreadh, 's bu bhrònach an dealachadh. Tha fios agam gu bheil Bìobuill 'nur cuideachdaibh; ach gabhaibh uamsa an diugh Bìobuill ùra, air an ùr chlò-bhualadh, ann an tomad beag, soirbh r'an giùlan: agus cha shuaraicheleibh iad gu bheil 'ur n-ainmean sgrìobhta orra leis an làimh sin a bhaist an earranna's mò dhibh, a thogadh iomad uair ann an asluchadh as 'ur leth gu nèamh; agus a thogar fathast ann an deagh dhòchas ann an ainm Chriosd air 'ur son, gus an tig marbhantachd a' bhàis thairis oirre. Agus sibhse, mo leanaba beaga, am badan lurach do m' chuid uan, a tha nis 'ga m' fhàgail, thug mi d'ur n-ionnsuidhse cuimhneachan beag air mo mhòr-ghràdh dhuibh: Dia g'ur beannachadh."

"O!" ars' iadsan, "cia taingeil a tha sinne gu'm faca sinn sibh aon uair eile, agus gu'n cuala sinn fathast 'ur guth." Bha muinntir na luinge gu léir a' tarruing ni bu dlùithe air an àite san robh e 'na sheasamh; ma b' iad na seòladairean féin, ge nach do thuig cuid diubh a chainnt, thuig iad gu'm bu ghnothach anama a bha dol air aghaidh. Bha uiread do dhùrachd, do bhlàthas, do chaoimhneas 'na choslas agus 'na chainnt, 's gu'n do sheas iad gu ciùin sàmhach; agus chunnaic mi iomadh aon diubh a' cleith nan deur a bha tuiteam a nuas air na gruaidhibh as an d' thug iomad latha garbh o chionn fada an leanabas.

Thug an duine beannaichte a chòmhdach-cinn deth, agus sheas e suas; thuig gach aon na bha 'na

bheachd. Thuit cuid diubh air an glùinibh, is dh'-amhairc gach aon air an làr, 'nuair a thubhairt e, le guth glan fallain, "Iarramaid beannachd Dhé; deanamaid ùrnuigh." O! bu chruaidh an cridhe nach leaghadh, agus cha chùis-fharmaid an spiorad sin nach gabhadh suim, fhad 'sa bha 'n ùrnuigh dhùrachdach theas-chridheach 'ga cur suas leis an duine mhath so, a bha a nis e féin air 'àrdachadh os ceann an t-saoghail so. Is ioma dùile bhochd lag-chridheach a fhuair misneach: thuit a bhriathra mar dhrùchd an fheasgair, a's fhuair na meanglain laga fhann fionnachd agus sòlas. Bu tròm acain an cléibh, 'nuair a bha iad air an glùinibh, 's na h-osnaichean a dh'fheuch iad ri chumail fodha; ach 'nuair a dh' éirich iad, air leam gu'n robh misneach ùr ri fhaicinn 'nan sùilibh troimh cheò nan deur goirt a bha iad a nis a' tiormachadh air falbh. Dh' fhosgail e leabhar nan Salm, is thogadh an t-aon naomh cheòl bu tùirseiche, bu deuchainniche air gach dòigh, gidheadh bu shòlasaiche, a chuala mi riamh.

Ràinig an fhuaim thiamhaidh gach long agus gach soitheach sa' chala. Cha robh ràmh a mach nach robh air a phasgadh; cha chluinnte fead no farum; ach an aon sàmhchair bheannaichte, mar a sheinn iad an dara Salm thar an dà fhichead, aig a' cheathramh rann:

"Tha m' anam air a dhòrtadh mach,
Trà chuimhnicheam gach ni;
Oir chaidh mi leis a' chuideachd mhòir,
Dol leò gu teampull Dé.

"Seadh, chaidh mi leò le gàirdeachas,
Is moladh fòs le cheil':
'S ann leis a' chuideachd sin a bha
A' coimhead làithe féill'.

"O m' anam! c'uim a leagadh thu
 Le dìobhail misnich sìos?
Is c'uim am bheil thu'n taobh stigh dhiom
 Fo thrioblaid is fo sgìos?

"Cuir dòchas daingean ann an Dia,
 Oir fathast molam e;
Airson na furtachd is na slàint'
 Thig dhomh o 'eudan réidh."

---

*An Gàidheal a' fàgail a dhùthcha.*

A Ghlinn mo ghràidh! rinn m' àrach òg,
An éigin t' fhàgail, 's mi gun treòir;
An éigin domh, 's do chloinn mo ghaoil,
Falbh gun dùil ri tionndadh chaoidh?

An éigin dòmhs' fa dheireadh triall,
Is falt mo chinn 'na dhualaibh liath?
Eàrr mo làithean ruith gu luath,
Mar chloich 'na deann o àird na cruaich'.

Ceò na h-aois mu m' shùilibh dall;
Mo chosan lag nach gluais ach mall;
Air chàileachd fhiodha nach tog fonn;
'S mo chridhe fann air fàs ro-thròm.

Is faoin domh féin bhi 'g éisdeachd ceòil,
Cha dùisgear tuillidh mi o'n bhròn:
Luidh mo ghrian-sa siar fo stuaigh,
'S cha till i dhòmhsa chaoidh le buaidh.

A bhean mo ghaoil, 's nam beusa ciùin,
Na biodh do dheòir a' ruith co dlùth;
Oir claoidhidh bròn do neart, 's do chàil,
Gun neach 'm bheil iochd no dàimh a' d' dhàil.

Is goirt le m' chridh' do chor, a ghaoil,
Aois 'ga d' chlaoidh, 's mi féin gun fheum:
An t-àit an d' fhuair sinn riamh ar leòir,
Cha 'n ionad tàimh dhuinn e ni 's mò.

Tha muinntir eil' air teachd d' ar tìr,
A's sìol nan treun 'ga'n cur a dhìth,—
Sìol nan treun, a ghléidh le buaidh
Ar beanntan àrd, a's tràigh a' chuain.

Ach thréig iad féin, 's gach euchd a rinn;
'S tha sinne 'n diugh, an sliochd gun sgoinn,
Mar chuiseig fhaoin, fo thaom gach sian,
Air call ar neart, ar meas, ar miagh.

Gluaisibh, a chlann na muinghinn thréin,
'S gu'm faigh sibh iochd fo chaochladh gréin':
Ge caomh leibh beanntan àrd 'ur n-òig',
'S gann gu'm faic sibh iad r' 'ur beò.

Triallaibh dh' ionnsuidh cuan nan stuagh;
Ach, Och! mo chreach! cha b'e mo luaidh;
B' annsa luidhe sìos gu ciùin,
Mar ri m' dhàimhich anns an ùir.

'S tric o m' shùil na deura tròm,
'S mi sealltuinn air gach làrach lom,
'Am facas uair mo chàirdean treun,
Ge fada 'n diugh gach aon o chéil'.

Cha chluinn mi tuillidh 'n còmhradh gaoil,
Moch no feasgar air an raon:
Tha 'n gleann a b' aobhaich' fuaim a's ceòl
Gu tosdach balbh, mar neach ri bròn.

C'àit an deach na h-ògain thréun?
C'àit an deach na h-òighean caoin?
C'àit am bheil an aois gun ghruaim?
C'àit an ceòl a b' àirde fuaim?

C'àit am bheil am bòrd bha fial,
Bheireadh do gach acrach biadh?
Sgapadh iad le fòirneart geur,
'S cha'n'eil a h-aon an diugh le chéil'.

Fhir, a shiùbhlas gleann mo ghaoil,
Na meallar thu le briathraibh faoin;
Oigh cha ghlac do làmh gu bràth,
'S cha'n iarr i thu gu 'h-ionad tàimh:

Cha'n fhaic thu i le cuaich fo chròic
Moch no feasgar teachd o'n chrò,
Ni mò a chluinn thu 'ceòlan binn
'Tional ghabhra breac 'sna glinn.

'S faoin bhi 'g iarraidh 'n aosda chòir
A shuidh gu tric ri taobh an ròid;
Sgeul cha'n iarr e uait, no dàn,
Cuirm no fleagh cha sgaoil gu bràth.

Ge fann do cheum, 's ge faoin do dhòigh,
Caomh cha'n fhaic thu anns an ròd;
Tha àit an tàimh 'na làraich fhuair—
Fo eanndaig ghlais,—fo chòinnich uain'.

Iarr san fheur an teach bha fial,
A's gheibh an stairsneach caitht' gu trian;
Leachd-an-tein', 's a h-aogas ruadh,
Fraoch a's còinneach fàs mu 'bruaich.

Tha'n cnocan glas gun ail 'na dhruim,
Far an tric a shuidh na Suinn;
Far an rùisgeadh iad le chéil'
An rùn, 's am beachd, gun tlachd 'am beud;

Far an labhradh iad gu fial,
Air gach treun a bh' ann o chian;
'S am macraidh òg le ìoghnadh gràidh
A' snàmh san sgeul a b' euchdach càil.

Ach ciod e fàth an fhògraidh ghéir?
An d'fhuaradh ciontach sinn 'am beud?
No 'n do thoill sinn gràin an righ,
'Nuair nach feud sinn tàmh 'n ar tìr?

Ruinn cha'n fheudar sin a luadh,
Bha sinn riamh a' triall 'an uaill;
'S ged a thàinig sinn fo thàir,
Cha b' e ar coire b' aobhar dha:

Ach sliochd ar treun air caochladh nòis,
An gaol d' an càirdibh thug do'n òr;
An uaill cha'n'eil an laochraidh threun,
Tha reachd san àm 'gan dìon o bheud.

Ach feudaidh caochladh teachd ri àm,
'S gu'n iarrar sinn air feadh nam beann;
Ach beann no gleann cha toir a h-aon
A leanas àrmunn dh' ionnsuidh 'n raoin.

Aonaranach, fann, gun treòir,
Bithidh gach triath gun dàimh 'na chòir,
Tréigear e le brosgul baoth
Nan gealtair cealgach ghlac a mhaoin;

Tréigear e 'na àmhghar geur,
Gun aon r'a thaic d'a chinne féin:
Fada, fada, thall thar chuan,
Sgaoilte gheibh e 'm fuigheall truagh.

Chi e'n sin le deòir 'na shùil,
Am beud a chinnich leis an tùs,
'Nuair a dh'fhògair e o 'sgéith,
Na laochraidh b' fheàrr a bha fo'n ghréin.

Ach ged a shil an deòir gach ial,
Aon cha tig a chaoidh g'an dìon:
Is cuimhne leò gach cràdh a's spìd,
A dh' fhuiling iad mun d'fhàg an tìr.

Dubhach cianail biodh an gleus,
Mar eun na h-oidhche 'n còs leis féin;
Gus an claoidhear annt' le bròn,
Gaol an airgid ghlais 's an òir;

Gus an till an gràdh 's an t-iochd,
Is dual do athair thoirt d'a shliochd;
'S gu'm faic gach triath gur feàrr na tréin,
Na mìlte uan am mìle treud.

Ach 's cian mun lìonar rìs na glinn,
A dh'òigridh ghlan, mar bh'ann ri m' linn:
Amhluidh darag 'thuit le gaoith,
Is fad mum fàs a faillein maoth.

Feudaidh sàmhladh teachd ri àm;
Ach 's lag an gaol, 's is faoin an làmh;
Sliochd nan treun cha'n éighear dhiubh,
San dàn cha chluinnear chaoidh an cliù.

Ach cò a chi mi thar an raon?
Cò, ach bràthair ciùin mo ghaoil;
Sgeul gu beachd aige o'n tràigh,
Cluinneamaid e uaith gun dàil.

An éigin duinn bhi triall, a ghaoil,
Na sgaoileadh suas na siùil ri gaoith?
No 'm feud sinn tàmh a nochd sa' ghleann,
'S an d' àraicheadh sinn féin, 's ar clann?

Tha siùil ri croinn 'gan sgaoileadh shuas,
Is gaoth nam beann ag iarraidh chuain;
Tàmh ni 's faid' cha'n fheudar leinn,
Ach iarramaid gun dàil na tuinn.

A chlann mo ghràidh! cha dàil ni 's mò;
'S éigin falbh, 's cha'n ann d'ar deòin;
Ar cnuic, ar glinn, 's ar beanntaidh àrd,
Fhàgail faoin gun chaoimh 'n an dàil.

Slàn le féidh nam fraoch-bheann àrd,
O'n suain cha ghluais mi iad gu bràth ;
Slàn le earbag bheag o'n raon,
'S faoin a geilt mu 'meannan maoth.

Slàn le eòin is moiche seinn ;
Slàn le beanntaibh àrd, 's le coill ;
Slàn le gabhraibh breac nam bruach ;
Slàn le caoraich, is le uain.

Slàn le m' theach bha farsuing fial,
'Sa chòmhladh nach do dhruideadh riamh ;
Slàn le leaca' fuar na h-uaigh,
Fo 'm bheil mo dhàimhich ciùin 'nan suain.

Slàn le Albuinn, ghleann is chnoc ;
Oir 's éigin dhòmhsa triall an nochd,
Gun dùil am feasd ri cois air t'fheur,
Mo chreach ! mo chràdh ! 's e fàth mo dheur.

---

## *Na Sìthichean.*

Re mòran ùine, bha'n amaideachd a b' fhaoine air a chreidsinn, feadh Galldachd agus Gaeltachd, mu thimchioll nan daoine Sìthe. Do réir na h-eachdraidh thàinig a nuas d'ar n-ionnsuidh, anns na sgeulachdaibh spleadhach a bha air an aithris umpa air feadh na dùthcha, bha iad nan creutairibh neò-shaoghalta, guanach, eutrom, do-léirsinn do shùilibh dhaoine, ach 'nuair bu toil leo féin e, a' sìor ghluasad air an ais agus air an aghaidh, a làth-air anns gach cuideachd, agus a mach air gach còdhail. Bha aca so, ma b'fhìor, an còmhnuidh ann an uamhaibh fada fo thalamh, ann an uaigneas ghleann, agus fo gach tolman uaine. Chuireadh as an leith, gu'n robh iad a' sealbhachadh àrd-shubh-

achas 'nan tallachaibh rìomhach fo thalamh; gu'n robh aca cuirm shuilbhearra air àmaibh àraidh, le ceòl bu bhinne na aon ni chualas air thalamh; agus gu'n robh am maighdeanan ni b'àillidh na uile òighean an t-saoghail so, iad do ghnàth ri aighear agus ri dannsa, gun sgìos gun airsneul; ach 'na dhéigh so gu léir, gu'n robh sìor-fharmad aca ri muinntir an t-saoghail so; a h-uile togradh aca gu brìgh gach sòlais a dheothal uatha, agus domblas a thilgeadh anns gach deoch a bu mhìlse. Anns na linnibh dorcha chaidh seachad, bha gach bàs obann, gach sgiorradh, agus dosguinn, air a chur as an leith; goid naoidheana, agus gnàthachadh ioma druidheachd, nach fiach aithris. Mar bha anns gach dùthaich san àm sin daoine cuilbheartach seòlta, a bha mealladh na muinntir shocharach le'n gisreagaibh faoine, 'sann, ma b' fhìor, o'n leannanaibh sìth a thàrmaich iad an t-eòlas a bha iad a' gabhail os làimh a bhi aca.

Ged a chaidh an saobh-chràbhadh so, agus iomad amaideachd eile do'n t-seòrsa so air chùl, ann an tomhas mòr feadh na Gaeltachd, agus ged a tha 'n t-iarmad do na tha làthair a' teicheadh roimh ghathan dealrach an t-Soisgeil, mar a sgaoileas ceò na h-oidhche roimh éirigh na gréine, is iomchuidh an ni, gu'm biodh fios aig daoinibh cionnus a thòisich an fhaoineachd amaideach sin. Chithear so ann an eachdraidh na dùthcha.

O chionn da-cheud-deug bliadhn' agus còrr, chaidh creidimh nan Druidh a thilgeadh gu tur bun os ceann. Bha geur-leanmhuinn ghuineach air a dheanamh orrasan a ghnàthaich e. Bha iad air am fògradh o ionadaibh còmhnuidh dhaoine; agus air an co-éigneachadh gu tèaruinteachd iarraidh ann an glinn uaigneach, agus ann an uamhaibh ùdluidh nan creag, far am faigheadh iad an creidimh a ghnàthachadh, a' feitheamh gu foighidneach ann an dòchas gu'm faigheadh iad saorsadh uair no uair-

eigin o'n chruaidh-chàs o'n robh iad a' fulang. Bha na Lochlannaich san àm sin, ag aideachadh creidimh nan Druidh, agus fhuair mòran do na chaidh fhògradh as an dùthaich so, dìon agus fasgadh uatha. Bhrosnuich iad so na Lochlannaich gu èiridh as an leith; agus tha eachdraidh na dùthcha 'g innseadh dhuinn, gur iomad oidheirp a thug iad, linn an dèigh linn, gu aicheamhail a thoirt a mach as an leith. 'S ann 'nan aobhar-san a thàinig iad 'nan cabhluichibh a thoirt sgrios le teine agus claidheamh air gach àite san robh eaglaisean an t-Soisgeil no tighean Mhanach air an suidheachadh. Fad na linn sin, bha mòran do na sagartaibh Druidhneach san tìr so, aig an robh còmhnuidh, mar chaidh a ràdh, anns gach doire, agus anns gach fàsach uaigneach. Chum an àireamh a chumail suas, bu ghnàth leò, mnathan agus clann a ghoid air falbh, agus gach cothrom a bha 'nan comas a ghabhail, chum an uireasbhuidh a dheanamh suas mar a b' fheàrr a dh' fheudadh iad. Bha iad innleachdach seòlta, am feadh 'sa bha muinntir na dùthcha aineolach, dall; thug iad, mar so, air an t-sluagh a chreidsinn gu'n robh aca fiosrachadh os ceann nàduir; agus o'n àm sin, thòisich eachdraidh nan daoine sìth. So ainm a bhuineadh gu h-àraidh do shagartaibh nan Druidh. B'e'n gnothuch-san reachdan a shocrachadh, agus sìth na dùthcha a chumail suas. Chùm iad am mòid air tulachaibh uaine, air cuirn liatha, agus air beanntaibh àrda; agus, an lorg so, tha mòran do na h-àitibh air an ainmeachadh gus an là 'n diugh, Dùn-sìth, carn-sìth, sìthbhruth, agus iomad ainm eile do'n t-seòrsa sin.

An dèigh do na Druidhibh so bhi air an cur fodha, smuainich daoin' aineolach, o'n eagal a bh' aca rompa, gu'n robh iad fathast air mhodh neòshaoghalta a chòmhnuidh 's na h-ionadaibh sin. A thaobh na cumhachd a bh' air a chur as leth nan daoine sìth, bha e air 'ainmeachadh, druidheachd,

a' dearbhadh dhuinn gur ann mar chaidh a ràdh, a thòisich an eachdraidh amaideach sin. Tha e gu h-àraid air innseadh mu'n timchioll, gu'n robh àmanna sònruichte ann, anns nach robh e sona teachd an gar d'an sìth-bhruth, gu h-àraid air oidhche Shamhnadh agus Bhealltuinn. 'S ann gun teagamh o chleachdadh nan Druidh a thàinig so a nuas; oir b' iad so an dà chuirm mhòr aca-san: agus is dùgh dhuinn a smuaineachadh, gun oidheirpicheadh iad daoin' a chumail air falbh an àm nan cò'dhailean sin, fhad 'sa bha iad féin a' cleachdadh nan deas-ghnàth sin. Agus o nach b'urrainn doibh sin a dheanamh as eugmhais teine, 'se so thug a nuas a' bharail sin gu bheil teine r'a fhaicinn air na sìth-bhruthaibh sin, air co-ainm nan àm sin. Mar so chithear cionnus a thòisich eachdraidh nan daoine sìth, d'an robh cho liuthad aon a' toirt creideas, gus o chionn ghoirid, ann an iomad cearna do'n rioghachd. Chuala sinn seanachas air duine misneachail tapaidh, a thàinig troimh ioma cruaidh-chàs sa' chogadh fa dheireadh, nach d'thug a chùl riamh air a nàmhuid, gidheadh le bhi 'g éisdeachd na faoineachd so 'na òige, a bha 'n impis fàilneachadh le eagal, anns a' bharail fhaoin gu'n cual' e ceòl nan daoine sìthe air oidhch' àraidh; agus ged is culaidh-shùgraidh e, bheir sinn seachad e mar fhuair sinn e, a chionn gu bheil e leigeil ris duinn cia faoin an ni as an éirich sgeulachdan do'n ghnè so.

---

*Sgeul mu Choire-na-Sìth.*

Thachair dhomh, (a deir fear eòlais o'n d' fhuair sinn an sgeula,) bhi siubhal, o chionn beagan bhliadhnaichean, troimh Gharbh-chriocha na Gaeltachd, troimh mhonachan fiadhaich, far nach

robh aon rathad, 'nuair a thuit domh, air feasgar sàmhraidh, bhi air mo chuairteachadh ann an ceò dùmhail, 'nuair bha mi gabhail athghoirid thairis air guala beinne, cho àrd 's a bha san dùthaich. Mar bha àgh orm, bha fear-cuairtich nan crìocha farsuing sin maille rium san àm, a thug mi leam gu m' sheòladh gu bearradh àrd, as am faicinn sealladh air a' ghleann chum an robh mi dol. Fada mun d' ràinig sinn am bearradh so, thuit an ceò co dùmhail, 's gu'm b' amaideach smuaineacha' dol ni b' fhaide air ar n-aghaidh. Bha Eachunn Ruadh, saighdear a bha maille rium, 'na dhuine tuigseach; bha e fada san arm: chuir e suas an còta-dearg fo'n Cheannard urramach sin Ailean an Earrachd. Bha e maille ris ann an ioma cath cruaidh, agus b' fhiach e éisdeachd gach sgeul a bh' aige mu gach sealladh déistinneach a chunnaic e. 'Nuair a thuig e nach robh e tèaruinte imeachd ni b' fhaide air bile nan sgàirneach a bha fodhainn, threòruich e mi gu bun na frìthe, far an robh ionad dìonach 'sam feudamaid fuireach gu maduinn. 'Nuair a bha sinn a' téarnadh, dh' fheòraich mi dheth an robh na creagan a bha 'na bheachd fada uainn. "Tha creagan ni's leòir far am bheil sinn, agus tha uamh fhasgach goirid o'n àite so," ars' esan; "ach 's coma leam iad; tha e co math dhuinn an seachnadh. 'Se so," a deir esan, ann an guth ìosal, mar gu'm biodh e cagarsaich a' m' chluais, "'se so Coire-na-sìth; agus, a dh'innseadh na fìrinn, b' fheàrr leam a bhi fliuch leis a' cheò, na fàsgadh iarraidh anns na h-àiteachaibh grannda sin."—"Cha 'n fheud e bith," thubhairt mi ris, "gu bheil thusa, Eachuinn, a' creidsinn a leithid sin do amaideachd; gun teagamh cha'n'eil thu ach ri feala-dhà."—"Feala-dhà ann no as," deir esan, "is coma leam iad; mar thubhairt an seann duine, Fhad 'sa dh' fhuiricheas an t-olc uainn fuiricheamaid uaithe. Thig air t'aghart, tha sinn dlùth do Uamh na h-ochanaich; ach beannachd 'nan

siubhal, 's 'nan imeachd, 'si 'n nochd Di-thaoine, 's cha chluinn iad sinn."

Thug mi air seasamh car tamuill, 's thòisich mi air cur an céill da faoineachd a leithid sin do smuaintibh. Chual' e mi gu deireadh, gun stad a chur air mo sheanachas; ach a socrachadh a bhreacain thar a ghualainn, 's a' toirt sgrogadh a nuas air a bhoineid, ghramaich e ni bu tinne am bata bha 'na làimh, agus thug e ceum air aghaidh, ag ràdh, "Bi bruidhinn an dràsta, éisdidh mi riut am màireach; gabhamaid seachad air an àm; cha'n àite so gu mòran seanachais a labhairt."—"Dean stad, Eachuinn," thubhairt mi ris, "tha mi cur romham an oidhche chur seachad ann an Uamh na h-ochanaich,—fuirich leam, 's na fàg mi. Ach ma tha eagal ort"—"Eagal!" ars' Eachunn, 's e tionndadh air a shàil; "bi air t' earalas, a dhuine chòir, agus tagh do chainnt; ge nach tig dhòmhs' a ràdh, 's tu féin a' cheud fhear a chuir eagal as mo leth."—"Tha mi g' iarraidh maitheanais," thubhairt mi ris; "thig leam do'n uamh, agus feuchaidh sinn ciod a th' agad ann an làib do bhreacain, 's ni sinn réite."—"Théid mi leat," ars' an saighdear còir, "agus fuirichidh mi leat, ged a bhiodh e làn do na Frangaich, gun teachd air na creutairibh leibideach, faoin sin, nach 'eil, 's math a dh' fheuidte ann idir, ged tha leithid do sheanachas mu'n timchioll." Bha sinn a nis aig beul na h-uamha, agus sheas Eachunn Ruadh. "Sin i agad a nis," a deir e; "'s urram na h-uaisle do'n choigreach, gabh air t'aghart." Chaidh sinn a stigh fo dhion, agus shuidh sinn air a' cheud chloich chothromaich a fhuair sinn. Cha robh mo chòmpanach ro dheònach air mòran cainnte: bha e sgioblachadh a bhreacain, 'nuair a ghrad-thog e 'cheann mar gu'm buaileadh peileir e. "Ciod e so?" a deir e, 's e farcluais: "mur creid thu mise, creid do chluasan." Thàinig a nuas oirnn sa' cheart àm sin ceòl tiamhaidh, binn, nach d' fhiosraich mi éisdeachd r'a leithid

riamh roimhe; agus bha dearbh fhios agam nach b' ann o aon inneal-ciùil a b'aithne dhomh a thàinig e. Cha'n fheudadh so gun mhòr ioghnadh a chur oirnn: bha 'n oidhche dorcha; bha 'n t-àite ùdlaidh uaigneach; bha sinn fada o thigheadas dhaoine, a measg garbhlach chreag, ann an coire fiadhaich. Eagal cha robh orm, oir bha mi làn-chinnteach gu'm bu cheòl saoghalt' a bh' ann, agus chuir mi romham, nam b' urrainn domh, fhaotainn a mach cia as a thàinig e. "An téid thu suas leam, Eachuinn?" "Théid," ars' esan, is e cur seachad na bha e toirt as a bhreacan: "'s minic a thachair e mar so féin, eadar am bile 's an deoch. Shaoilinn gu'm biodh e co math fuireach gu maduinn; ach coma co dhiùbh, gabh air t' aghaidh, leanaidh mis' thu; ach cuimhnich am fear a théid san dris, gun iomair e teachd as mar a dh' fheudas e." Ghabh sinn suas,—am feadh a bha an ceòl a' sìor fhàs ni b' àirde: fa dheireadh, thàinig leus soluis oirnn: sheas Eachunn beagan air deireadh, 's 'nuair a chaidh mi timchioll stùchd craige, chunnaic mi sealladh nach téid gu luath as m'aire. Dh'fhan mo chòmpanach far an robh e, theagamh a' smuaineachadh gu'm faca mi tuillidh 'sa bu mhiann leam. Bha lasair chridheil theine aig ceann shuas na h-uamha o ghiuthas seachdta a bha pailt mu'n àite; agus 'na shuidhe aig an teine bha leth-sheann duine làidir colgarra, currachd àrd molach air a cheann, anns an robh dos do ite an fhìrein, agus a chòm uile air a chòmhdachadh le béin fhiadh agus earb. Bha làn shealladh agams' air-san, ge nach b'urradh dhà-san mis' fhaicinn. Bha e cluiche gu sùrdail air dà thruimb mhòr Abrach, a bha air an deanamh 'san àm sin gu h-ealanta dlùth do sheana chaisteal dubh Inearlòchaidh. An crochadh ris gach meur d'a làmhaibh, bha clag beag airgid a rinn fuaim anabarrach binn, agus o'n do thàrmaich a' cho'-sheirm a chuir ormsa na h-urrad iongantais, agus

nam feuidte ràdh, a chuir mo chòmpanach fo eagal co mòr. "Thig air t'aghart," thubhairt mi gu sàmhach ri Eachunn. "Am bheil iad an sin?" thubhairt e. "Am bheil iad a' dannsadh san t-solus, no ri fleadhachas cuirme?" Dhlùthaich e gu sgàthach ri m' thaobh, agus air dha a' cheud phlathadh fhaicinn do'n fhear-chiùil, thug e sitheadh seachad orm, a' glaodhaich a mach le aighear nach b'urrainn da cheannsachadh, "Iain mhòir nan creag, an tusa tha'n so? Mo bheannachd air do cheann molach, 's mi tha toilichte t' fhaicinn!" Dh' éirich Iain bochd, 's chuir e fàilte oirnn, a' tilgeil tuillidh mhaidean air an teine. Shuidh sinn mu'n cuairt air a' chagailt; agus dh' aidich Eachunn còir, oir cealg cha robh 'na chòm, nach b'urrainn da gu bràth a bhi co taingeil 'sa bhuineadh dha, airson nach d' fhuair e cead tilleadh, mar bha rùn air 'nuair a chual' e'n ceòl. "Is ioma sgeul," thubhairt e, "a chuala mi riamh mu Choire-na-sìthe; 's nam bithinn a nochd air tilleadh gun so fhaicinn, bha mo sgeula féin chum an dearbhadh. Cha tugadh am ministeir féin orm a chreidsinn nach robh na daoine-beaga ann an Uamh na h-ochanaich." Dh' fheòraich mi dheth, an robh da rìreadh eagal air? "Eagal!" deir esan, 's e suathadh air falbh an fhallais fhuar a bha fathast air a ghnùis; "air nàile bhà, 's gu leòir dheth, barrachd 'sa bha riamh orm a' dol sìos do'n bhlàr le Ailein an Earrachd: ach ma bha, cha bhi tuillidh mu'n ghnothach cheudna."

Tha so a' leigeil ris duinn cia co faoin an ni o'n éirich seanachas dùthcha mu ni bha iad gnàthaicht' a chreidsinn: agus nan rannsuicheadh daoine gu mionaideach mu 'thimchioll, thuigeadh iad gur e bh' ann, an àite a bhi 'na chùis-eagail, culaidh-àbhacuis agus fearas-chuideachd.

Fhuair mi mach o Eachunn eachdraidh an duine bhochd so a bha san uamh. Bu neò-dhuine gun mhath gun mhilleadh e: a nuas o 'òige, ged a bha

e gun mhòran toinisg no tuigse, bha e 'na sheòl féin fo chàileigin do mheas san dùthaich. Bha e eòlach air aisridh chumhang an fhéidh 's na h-earba, 's b'e 'thoileachas-inntinn an fhaoghaid a leantuinn le òigridh na tìre. Cha robh bearradh no bealach, no aithghearradh troimh mhonadh, no beul-àtha air abhuinn, no càrn, no garaidh, air nach robh e mion-eòlach. Rè an t-sàmhraidh bi uamh nan creag a chòmhnuidh : ghluais e o àiridh gu àiridh, 's cha deachaidh e riamh air falbh falamh o a h-aon diubh. Cha bhiodh e gun lòn fhad 's a bhiodh dearc air tòm, meas no cnothan ann an coille ; cha 'n fhàilnicheadh a leaba, am feadh 's a gheibheadh e fraoch badanach gorm, a' fàs gu dosrach anns gach àite ; agus mar thubhairt e féin, bha a chuid tromb soirbh r'an gleusadh.—Bha 'dhachaidh anns gach àite far an luidheadh a' ghrian air ; agus còmhladh cha do dhruideadh riamh air. Cha robh 'mhàileid doirbh r'a giùlan, cha robh innte ach a' chlach theine agus am fada-spuinge,—sgian dubh a dh' fhionnadh nam fiadh,—ribe a ghlacadh an fhìrein, agus cromag iaruinn a lùbadh nan geug. Ach ma bha 'n duine bochd so air bheag eòlais, bu taitneach ri fhaicinn an t-saothair a ghabh a phàrantan air ann an làithibh 'òige. Ghabh e dhuinn mòran do laoidhibh agus do dhànaibh naomha : rinn e so le urrad chràbhaidh, agus air dòigh a bu stòlda na iomad fear a b' fhaide leughadh. Sheinn e iad le fonn tiamhaidh muladach, 's e ri turaman air ais agus air aghaidh, a ràinig mo chridhe. Mun do leag e a thaobh ri làr, dh'earb se e féin ri Dia. Allabanaich bhochd ! thubhairt mi rium féin, caidil gu tèaruinte, gabhaidh Dia cùram dhiot. Truagh 's mar tha thu ann am beachd an t-saoghail, tha thu co prìseil 'na shealladh-san ris an rìgh a's mò air thalamh. Is lìonmhor iad a tha air an oidhche nochd air an dìteadh leat, d'an d'thug Dia tuigse, fiosrachadh, agus fòghlum, a tha luidhe sìos

air an leapaichibh riomhach, gun suim dhàsan a tha os an ceann, o 'm bheil iad a' sealbhachadh gach beannachd.

---

*Beinn Vesuvius.*

Ann am bliadhna 1717, ann am meadhon a' chéitein, ràinig mi (arsa Easbuig Berkley) mullach beinne Bhesuviuis, anns am faca mi fosgladh farsuing as an robh smùid co mòr a' teachd a nìos, 's nach robh e a' m' chomas doimhne no cumadh an t-sluichd fhaicinn. Anns an dubh-aigean oillteil so, chuala mi fuaim eagallach, a' teachd a nìos, mar gu'm b' ann, á meadhon na beinne, agus air uairibh cosmhuil ri tairneanach no fuaim ghunnacha-mòra, no leachdan creadha a' tuiteam o mhullach thighean air a' chabhsair. Mar dh' atharraich an soirbheas air uairibh dh' fhàs an toit ni bu lugha, a' taisbeanadh lasair dhearg, a bha mu'n cuairt do bheul an t-sluichd, ballach dearg, agus air uairibh buidhe. An déigh dhuinn fuireach còrr a's uair, 's an smùid a bhi air a h-atharrachadh leis an t-soirbheas, bha againn air uairibh sealladh aithghearr air an t-slochd mhòr so. Ann an iochdar an t-sluichd, bu léir dhomh gu h-àraidh dà àite-theine dlù d'a chéile: bha 'n t-aon air an làimh chlì mu thuaiream trì slatan air leud, as an robh lasair ruadh, a' tilgeadh os a cheann dòirneagan chlach a bha dearg-theith, le toirm anabarrach: agus an uair a thuit iad air an ais, rinn iad an stairirich choimheach sin a dh' ainmich mi cheana. Air an ochdamh là do cheud mhìos an t-sàmhraidh, dhìrich mi moch sa' mhaduinn an dara h-uair gu mullach na beinne so, agus fhuair mi beachd agus sealladh ùr air an àite. Bha 'n toit ag éiridh suas co dìreach réidh, 's gu'n d' fhuair mi làn-shealladh air beul an t-sluichd, a bha, a réir mo bharail, mìle

mu'n cuairt, agus mu cheud slat air doimhneachd. O'n a bha mi 'n so mu dheireadh, bha càrn mòr cruinn air cruinneachadh ann an ìochdar an t-sluichd. Thachair so o na clachaibh a bha air an tilgeadh suas, agus a thuit a rìs air an ais anns an t-slochd. 'S ann sa' mheall ùr so a bha 'n dà theine a dh' ainmich mi. Bha 'n dàra h-aon diubh, gach tri no ceithir do mhionaidibh, a' tilgeadh an àird le fuaim uamhasaich, àireamh anabharrach do chlochaibh dearg teinnteach, air a' chuid bu lugha tri cheud troidh os mo cheann; ach do bhrígh nach robh gaoth ann thuit iad sìos anns a' cheart àit as an d' thàinig iad. Bha 'n t-aon eile làn do stugh leaghta dearg, teith, mar chì sibh ann an tigh dheanamh ghloineachan, air ghoil agus tre a chéile, ag at 's a' gluasad mar thonnaibh na fairge, le toirm bhras ghoirid. Air uairibh chuir an stugh goileach so thairis, agus ruith e sìos air taobh a' chùirn, dearg-theith mar thàinig e mach, ach chaochail e 'dhath 's a choslas mar chruadhaich agus mar chinn e fionnar. Nan atharraicheadh a' ghaoth, 's gu'n séideadh i chum an taobh air an robh sinne, bha sinn an cunnart a bhi air ar marbhadh leis na mìll leaghta a bha air an tilgeadh o 'n aigean; ach o'n a bha 'ghaoth freasdalach, fhuair sinn cothrom air sealladh beachdaidh a ghabhail air an àit iongantach sin car uair-gu-leth a dh'ùine. Air a' chùigeamh là do mhìos meadhonach an t-sàmhraidh, chunnacas an sliabh so fad an-rathaid o bhaile-mòr Naples, a' brùchdadh thairis; agus tri làithean 'na dhéigh sin dh' ath-ùraicheadh an fhuaim thorrunnach a thàinig as, air chor 's nach e amhàin gu'n do chrithich gach uinneag, ach mar an ceudna gach tigh, a bha sa' bhaile, chriothnaich iad o'n stéigh. O'n àm sin dh' at e thairis, agus air uairibh san oidhche chìthte mìll theinnteach air an tilgeil fad' os a ceann anns na speuraibh. Air an deicheamh là 'nuair a shaoil sinn gu'n do sguir i, thòisich i as ùr, ag at agus a'

beuchdaich gu h-oillteil. Cha'n'eil e'n comas do neach beachd a's firinniche bhi aige air an fhuaim a thàinig uaipe, 'nuair bu choimhiche i, na smuainteachadh mar gum biodh doinionn ghailbheach a' gheamhraidh, toirm atmhor a' chuain mhòir, torrunn speur, agus callaid ghunnacha-mòra, air an aon àm, a' deanamh co'-fhuaim eagallach le chéile. Ged a bha sinne dà-mhìle-dheug air astar, bu chulaidh-uamhais an fhuaim. Chuir sinne romhainn dol ni bu dlùithe air an t-sliabh, agus thug triùir no cheathrar againn bàta leinn, agus chaidh sinn air tìr aig bun na beinne. Mharcaich sinn an sin ceithir mìle mun d' thàinig sinn a dh'ionnsuidh an stugh leaghta a bha sruthadh a-nuas 'na chaoiribh dearga air slios na beinne. 'S ann a nis a chinn an stairirich agus an fhuaim uamhasach thar tomhas. Anns an neul a bha os ceann beul an t-sluichd, mhothaich mi gach dath a bhiodh ann am breacan. Bha maraon rughadh dearg uamhasach anns an speur, os ceann an àite far an robh an stugh teinnteach a' tearnadh. Bha, mar gu'm biodh, abhuinn mhòr do stugh leaghta a' ruith a nuas o mhullach gu bonn na beinne, agus le neart nach b' urrainnear a chasgadh, a' milleadh, a' losgadh, agus a' lomsgrios gach fion-lios, gach craobh oladh, agus gach tigh a thàinig 'na rathad; agus sgoilt am beumsléibhe so as a chéile air gach taobh mar bha creagan agus cnuic a' cur grabaidh air 'na dheannruith mhillteach. Bha 'n sruth bu mhò dhiubh mu leth-mhìle air leud agus cùig mìle air fad. Dhìrich mi suas beagan ri taobh na h-aibhne teinntich so; ach b' éigin domh grad-theicheadh air m' ais, a thaobh 's nach mòr nach do thachd fàileadh a' phronnaisc mi. Am feadh a bha sinn a' dol air ar n-ais mu thrì uairean sa' mhaduinn, chuala sinn beucaich na beinne, a' rànaich gu h-oillteil fad na slighe; agus chunnaic sinn i a' tilgeadh os a ceann steallan lasrach agus clachan teinnteach, a bha,

mar a thuit iad air an ais, cosmhuil ri rionnagan drileannach a thuiteas o theine ealanta a ni daoine le fùdar. Air leam gu'n robh na clachan teinnteach sin air an tilgeadh mìle troigh dìreach anns an athar os ceann mullach an t-sléibh. Anns an t-suidheachadh so dh' fhuirich e rè sheachd no ochd do làithibh. Air an ochdamh-là-deug do'n mhìos cheudna, sguir gach coltas do 'n t-seòrsa so, agus bha beinn *Vesuvius* mu dheireadh gu ciùin sàmhach, gun smùid, gun lasair.

---

## *Dleasnas cloinne d'am Pàrantaibh.*

A MHUINNTIR òg, is cudthromach na dleasnais a tha mar fhiachaibh oirbh a thaobh 'ur pàrantan. Tha na dleasnais so air an earalachadh oirbh air a' mhodh a's làidire ann am focal Dé. Tha iad a' co-sheasamh anns a' cheud àite ann am mòr mheas agus urram a bhi agaibh dhoibh 'nur cridhe. Iad-san nach 'eil ag altrum urram d'am pàrantaibh 'nan smuaintibh, cha'n urrainn doibh a bhi dleasnach 'nan giùlan. Chàirich Dia iad thairis oirbh, agus fo Dhia féin 's ann doibh-san a tha sibh fo'n chomain a's àirde. Is tràthail a bha sibh an earbsa riu airson altrum agus tèaruinteachd, faicill agus cùraim: agus buinidh dhuibhse, air an aobhar sin, amharc suas d'an ionnsuidh mar 'ur càirdean a's caoimhaile agus a's feàrr; aig am bheil an gràdh a's blàithe, agus a's buaine do 'ur taobh. A rìs, bithibh dleasnach dhoibh mar an ceudna 'nur cainnt,—a' labhairt riu le meas, le modh, agus le ùmhlachd; gun fhreagairt chas, no fhrionasach a thoirt dhoibh air àm sam bith. Ach cha leòir a bhi dleasnach ann an smuaintibh agus an cainnt; feumaidh sibh a bhi mar so 'nur giùlan cuideachd. 'Se dleasnas phàrantan an teaghlach a dheagh-riaghladh, agus na

cloinne, géill a thoirt d'an smachd. Co fad 's nach 'eil iarrtas nam pàrantan an aghaidh reachd Dhé, feumaidh sibhse géilleadh dhoibh. Nan tachradh e, gu dearbh, gu'm biodh pàrantan ann co peacach aineolach 'sa dh' iarradh air an duine chloinne ni sam bith a dheanamh nach robh ceadaichte le Dia, cha 'n 'eil teagamh nach e dleasnas an leinibh toil 'Athar nèamhuidh a dheanamh, agus toil 'athar thalmhaidh a dhiùltadh : 'nuair a thig toil Dé agus iarrtas dhaoine 'n aghaidh a chéile, cha 'n 'eil teagamh co dhà is còir géill a thoirt. Cha 'n fheud an saoghal, a's na bheil air 'uachdar, teachd eadar sibh agus 'ur dleasnas do Dhia. Ach an uair nach 'eil 'ur pàrantan ag iarraidh ni air bith oirbh ach ni ceart, is iomchuidh dhuibh géill a thoirt doibh gu cridheil togarrach ; agus ged a dh' éireadh dhoibhsan dol am mearachd, agus dearmad a dheanamh air an dleasnas féin, 's éigin duibhse, an déigh sin uile, bhi ionmhuinn umpa, 'g 'ur giùlan féin d'an taobh le caoimhneas agus foighidinn. Tha cuid do leanabaibh fior dhleasnach ann an làthair am pàrantan, ach dearmadach air an toil co luath 'sa tha iad as am fradharc; ach thugaibhse fainear, mo chàirdean òga, gu bheil Dia san làthair air gach àm, a' toirt fainear a leithid so do ghiùlan, agus 'ga chomharachadh a mach mar ni a thoilleas a dhiomb agus a chorruich. Ma thachras do 'ur pàrantaibh a bhi lag, uireasbhuidheach, no tinn, 's ann an sin gu hàraidh a thig dhuibh 'ur gràdh a thaisbeanadh ann an cainnt agus ann an giùlan ; agus an uair a thig sibh air 'ur n-aghaidh ann an neart, 'se 'ur dleasnas saoithreachadh air an son le fallas 'ur gruaidh ma tha sin feumail, a' cuimhneachadh nach 'eil peacadh is gràineala anns am feud sibh tuiteam, na bhi cosg ann an ròmhadh, ann an òl, no an gòrraiche air bith na tha Dia a' toirt comas duibh a chosnadh, fhad 'sa tha iadsan a thug sibh chum an t-saoghail a' sìoladh as fo euslainte agus fo bhochduinn.

Chum 'ur brosnuchadh gu bhi mar so dleasnach do 'ur pàrantaibh, cuimhnichibh ciod a thubhairt Dia, "Tabhair urram do t' athair agus do d' mhàthair." "A chlann," ars' an t-abstol, "bithibh ùmhal do 'ur pàrantaibh." Dh' fhàg Criosd eisimpleir agaibh sa' chàs so. Bha esan 'na òige ùmhal d'a phàrantaibh a thaobh na feòla: air a' chrann-cheusaidh, fo dhòruinn bàis, chunnaic e 'mhàthair, agus làimh rithe 'na sheasamh an deisciobul a b' ionmhuinn leis. Dh' earb e i r'a chaoimhneas; "A bhean," a deir Criosd, "feuch do mhac," agus ris an deisciobul, "Feuch do mhàthair!" Tha iadsan, uime sin, nach 'eil dleasnach d' am pàrandaibh, buailteach do fhearg Dhé: tha iad a' briseadh àithne, agus a' dol an aghaidh eisimpleir Chriosd. Ach a rìs, thugaibh fainear a liughad comain fo'm bheil sibh do 'ur pàrantaibh airson a chùraim agus a' chaoimhneis leis an do fhreasdail iad oirbh ann an làithibh 'ur n-òige. 'Nuair bha sibh lag agus anfhann, 's iadsan a dh' àraich agus a thog sibh, a dhìon agus a ghléidh sibh o ioma cunnart d'an robh 'ur leanabas buailteach. Thug iad duibh lòn, eudach, agus fasgadh; shaoithrich iad air 'ur son a là agus a dh' oidhche; rinn iad faireadh thairis oirbh an àm 'ur n-euslainte le caomhalachd nach do ghabh air àm air bith sgìos. Ghuidh iad as 'ur leth ri Dia; thug iad duibh fòghlum agus ionnsuchadh a réir a' chothrom a bh'aca; chuir iad focal Dé 'nur làmhaibh, agus tha iad a nis ag oidheirpeachadh 'ur cur a mach air 'ur làimh féin mar a's feàrr a dh' fheudas iad. Agus, O! nam b' aithne dhuibhse an iomaguin agus an cùram a dhùisg sibh riamh 'nan uchd, agus na dh' fhuiling iad air 'ur son, thuigeadh sibh gur cruaidhe na clachan na h-aibhne 'ur cridheachan, mur e miann 'ur n-anama bhi dleasnach dhoibh. Aon fhocal eile, mo chairdean òga: Nam bu mhiann libh cinneachadh san t-saoghal so, meas dhaoine matha a chosnadh dhuibh féin sìth coguis a

shealbhachadh, agus thar gach ni deadh-ghean 'ur n-Athar nèamhuidh fhaotainn, thugaibh an aire do na chaidh a ràdh, a' cuimhneachadh gu bheil mallachd Dhé air a bhagradh an aghaidh na h-òigridh sin a tha mi-dhleasnach d' an athair no d' am màthair; agus far am bheil mallachd Dhé, cha'n ion fiughair a bhi ri sonas no ri àgh. "Tabhair urram do t' athair agus do d' mhàthair; chum gu'm bi do làithean buan air an fhearann a gheall an Tighearna do Dhia dhuit."

---

*Mo Mhàthair.*

Cò thog mi air a cìochaibh tlà,
'Sa thàlaidh mi gu suain le bàigh,
'S a dh' altrum mi 'na h-uchd le gràdh?
Mo mhàthair.

'Nuair theich an codal fada uam,
Cò thog an guth bu bhinne fuaim,
Air chor 's gu'n thuit mi ann am shuain?
Mo mhàthair.

Cò dh' fhair thairis orm gu caomh,
'S mi 'm luidhe anns a' chreathail fhaoin,
'S a shil na deòir le bàigh co caoin?
Mo mhàthair.

Fo euslainte 'nuair bha mi'n sàs,
O àm gu h-àm ni's laige 'fàs,
Cò ghuil le geilt gu'm faighinn bàs?
Mo mhàthair.

Cò ruith gu dian gu m' thogail suas,
'Sa chogair sgeula beag a' m' chluais,
'Sa phòg air falbh mo leòn le truas?
Mo mhàthair.

Cò air ùrnuigh dhùisg mo dhéigh,
Do fhocal naomh a's latha Dhé,
Gu triall 'na shlighe dhìreach réidh?
Mo mhàthair.

Am feud e bith nach deanar leam,
Caidreamh a's caoimhneas riut gach àm,
A bha co bàigheil chaoimhneil rium,
Mo mhàthair?

Cha 'n fheud—b'e sin a bhi gun truas,
'S ma chumas Dia mo bheatha suas,
Cha bhi do chaoimhneas dhomh gun duais,
Mo mhàthair.

'Nuair dh' fhàsas tusa lag sa' cheum,
Gheibh thu lorg o m' ghàirdein féin,
'S bithidh mi a' m' thaice dhuit a' d' fheum,
Mo mhàthair.

'Nuair chailleas tu do lùth 's do threòir,
Ni mi faireadh ort le deòir,
A dh' oidhch' 's a latha bi'dh mi d' chòir,
Mo mhàthair.

---

*Sealladh o mhullach beinne ann an Earra-Ghael, mu dhol fodha na Gréine.*

O'n is cuimhne leam beathach no duine, b'e mo thlachd a bhi siubhal nam beann; agus is minic a ghabh mi sealgaireachd mar leisgeul, chum an srath fhàgail, agus farsuingeachd a' mhonaidh a ghabhail fo m' cheann. Tha toileachas-inntinn ri fhaotainn air mullach beinne àird, leis an t-sealladh fharsuing a tha uaithe air muir agus air tìr-mòr; nach feud gun àrdachadh inntinn a dhùsgadh a tha air dòigh

àraidh taitneach agus tarbhach. 'S ann uaith so tha e tachairt, gu bheil spéis mhòr aig gach aon do'n bheinn is dlùithe do'n àite san d'fhuair e 'àrach,—bàigh a leanas ris fhad 's is beò e; agus thigeadh e dhachaidh á Innsibh na h-àird an ear no'n iar, cha bhi e sa' choimhearsnachd gun togradh a dh'ionnsuidh an àite anns an d'fhuair e, air leis, a' cheud bheachd air farsuingeachd an t-saoghail; agus bi'dh e déigheil mar an ceudna air 'eòlas ath-ùrachadh air gach glac agus coire a b'àbhaist da thaghall 'na òige, 'nuair bu lùthmhor a cheum, agus a bu bheag a bha'n saoghal a cur air a chridhe do chùram. B'àluinn an là ann an céitein an t-sàmhraidh, 'nuair a dh'fhalbh mi gun duine maille rium, le rùn fior mhullach na beinne a ruigheachd, agus sealladh fhaotainn air dol fodha na gréine. Bha'n là san àm sin 'na fhad 's 'na bhlàthas: bha gach eun a' seinn aig beinn 's aig baile, agus obair na cruitheachd fo shòlas. Dhìrich mi o ghuala gu guala, o choire gu coire, gus an d'ràinig mi an t-àite san robh an àiridh ri m' cheud chuimhne: bha làraichean nam bothan fathast r'am faicinn; bha crò nam meann 'na tholman uaine, an t-sòbhrach 's an neòinein a' fàs air. B'aighearach an sùgradh a b'àbhaist a bhi 'n so moch-thrath agus feasgar 'an àm bleodhann na spréidhe. Bha 'n t-alltan beag a' siubhal gu sèimh troimh 'n àilein, le torman co tùchanach 's bu ghnàth leis. Shuidh mi car tamuill air a' bhruaich ag iarraidh fionnachd 'na bhraonaibh tlàtha. Cha deach mi seachad air aon tobar a chaisg iota m' òige gun fheuchainn, no air eas no leum-uisge gun seasamh air an cùl a dh' fheuchainn an robh co liutha bogha-frois ri fhaicinn 'sa b' àbhaist. Mar so chaidh mòran do'n latha seachad, ach ràinig mi fa dheireadh mullach na beinne. Shuidh mi 'm fasgadh an liath-chùirn a bh'air a mullach, agus dh'amhairc mi air an dùthaich mu'n cuairt,

B'àluinn a beinnean 's a srathan;
B'éibhinn dath a gleanntan.

Bha tìr-mòr na dùthcha ri m' chùl, ach bha mach calg-dhìreach m'am choinneamh a' chuid bu mhò do Innse-Gall, an cuan mòr le 'chaoil 's le 'loingeas, agus a' ghrian ghlòrmhor féin a' téarnadh o àirde nan speur ann an àilleachd an fheasgair.

Cha robh eilean eadar Caol-Ile mu dheas, agus an Caol-Sgiathanach mu thuath; cha robh sliabh eadar Beinn-an-òir an Diùra agus a Chullainn ann an Eilean-a'-Cheò, nach robh gu soilleir a'm' bheachd. Bha Muile dorcha, le 'chaol mara mar abhuinn àluinn ag iathadh mu'n cuairt da, dìreach fo m' shùil. Bha I nan Deòradh le 'làraichibh briste, ann an uaigneas sàmhach r'a thaic; Staffa ainmeil le uamh nan tonn mar dhùrdan beag a mach air an fhairge; Tirì ìosal an eòrna,—Cola creagach,—Eig, le 'sgòrr ri speur,—'s an t-Eilean Sgiathanach, ban-righ an iomlain; agus a mach air an cùl gu léir, ann an iomall na rìoghachd, an t-Eilean-Fada mar mhìle sgeir, ag éiridh air aghaidh a' chuain, smùid ghàirdeachais ag éiridh o gach aon diubh, 'nuair bha 'ghrian a' siubhal seachad os an ceann, 'gam fàgail mìle do mhìltibh 'na déigh. Bu dìomhain oidheirp a thoirt air a' choilion smuain a bha taitneach, agus, tha dòchas agam, a bha tarbhach, a dhùisg suas leis an t-sealladh so. Air a leithid so a dh'àm cha ruigear a leas an inntinn a chumail fo smachd. Bu shona a bhiodh daoine nan giùlaineadh iad, am measg ùinich agus othail na beatha so, càileigin do'n aigne mhaith sin, a tha uaigneas agus sàmhchair a shàmhuil so do àite a' tàrmachadh. Oir, gu cinnteach, mar a's mò a thàirngeas sinn air falbh o iorghuill an t-saoghail so, 's ann a's mò a ruigeas sinn air an fhonn spioradail sin, trid am bheil an t-anam air a chur air ghleus gu co'-chomunn àrd a chumail r'ar n-Athair nèamh·

aidh. Nam bu mhath leinn blasad air an aoibhneas so, cha bu neo-iomchuidh dhuinn air uairibh comunn an t-saoghail so fhàgail, agus a ràdh ris gach imcheist bhuaireasach a bhuineas dha, mar thubhairt Abraham r'a òganaich, Fanaibhse 'an so, agus théid mise suas a thairgse na h-ìobairt.

Bha 'ghrian a téarnadh gu luath; bha dath an òir air aghaidh nan speur; bha a leadan àillidh cheana sa' chuan, agus an fhairge, mar gu'm b' ann, a' dùnadh mu'n cuairt dh'i. Is blasd' a' chainnt a chleachd Bàrd na dùthcha so féin, 'nuair bha'n sealladh so aige, 's math a dh'fheuidte, o'n mhullach cheudna, mar chi sibh san dàn a leanas. Ach bu dall sinne mur gabhamaid beachd a b' àirde air an t-sealladh so, na dh'fheudadh esan fhòghlum o thuigse nàduir. An ti nach mothaicheadh o'n t-sealladh so glòir an Ti naoimh a chruthaich a' ghrian, agus a sgeadaich an saoghal le 'uile àilleachd, bu bhochd, gu dearbh, a chor, agus cha chulaidh-fharmaid a chridhe; oir, gu deimhin, bu ghlòrmhor an taisbean a bha'n so air cumhachd agus maitheas Dé. A bhi mothachadh do'n ghàirdein thréun sin air am bheil an domhan crochta, a' fosgladh air an dara làimh dhiom dorsa na h-oidhche do'n ghréin, 'ga cur a mach a shoillseachadh taobh eile 'n t-saoghail, 's a dhùsgadh nam mìltean as an suain: 's a bhi faicinn a' ghàirdein cheudna a' togail na gealaiche dhuinne 'na h-àite, an robh e comasach gun éigheach a mach, Is glòrmhor thusa, O Dhé uile-bheannaichte! tha nèamh agus talamh làn do d' ghlòir, a Thighearna nam feart; tha thu toirt dhuinne gach beannachd 'na thràth, agus cha 'n 'eil thu, air àm sam bith, 'gar fàgail fo an-dòchas no dìth! Chaidh a' ghrian fodha, agus shaoileadh tu gu'n robh an saoghal a' caoidh: bha'n drùchd tròm, mar dheòir na h-oidhche 'na déigh, a' braonadh gu làr. Dh' fhalbh a' ghrian, ach bha fathast àirde nan speur air an òradh le gathannaibh àgh-

mhor, a' lubadh a nuas gu fann fathast air an t-saoghal, 's 'ga bheannachadh le eadar-sholus an anmoich. Bha'n ceò a' sgaoileadh sìos air an leachduinn, agus bha 'n t-àm dhomh nis am monadh fhàgail. Bu bheannaicht' an t-sàmhchair a bha mach air feadh an domhain; bha còrr fhuaim ann, ach cha bu chulaidh-eagail no uamhais iad,—torman nan allt, mar bha iad a' tuiteam leis an aonach o chraig gu craig,—sgriach na h-iolaire, 's i 'g itealaich air bile na creachainn, ag iarraidh a h-àil air an aisridh chorruich; an fheadag ghuanach o thòm gu tòm; gogail a' choilich-ruaidh 'gam dhoichioll o'n bheinn; a' chearc a' gairm a h-àil fo 'sgéith, agus miogadaich nan gabhar ag iarraidh nam meann. O! cia lìonmhor mìle beò-chreutair air feadh an t-saoghail, smuainich mi, a bha, sa' cheart àm so a' dol gu tàmh fo shùil-choimhead an Fhreasdail sin a bha faireadh thairis orra, agus a dh' uidheamaich àite tàimh do gach aon aca fa leith. Tha sùilean nan uile ort, O! Dhé; tha thu toirt doibh gach sochair 'na thràth. Agus ma tha Dia mar so a' buileachadh orrasan na h-uiread do chùram, an dean e dearmad air mac an duine? "Feuch," a deir Criosd, "eunlaith an athair; cha chuir iad, agus cha bhuain iad, agus tha Dia 'gam freasdal; agus nach fèarr sibhse gu mòr na iadsan?" Eisd so, O! thusa air bheag creidimh: giùlain na smuaintean so leat do d'leabaidh; earb thu féin ri Dia, leis an dòchas a tha 'g éiridh uatha, is bithidh do chadal taitneach.

---

*Oisein do'n Ghréin 'an àm Luidhe.*

An d' fhàg thu gorm astar nan spéur,
A mhic gun bheud, is òr-bhuidh' ciabh?

Tha dorsa na h-oidhche dhuit réidh,
Agus pailliun do chlos san Iar.
Thig na tonna mu'n cuairt gu mall,
A choimhead fir a's gloine gruaidh;
A' togail fo eagal an ceann:
Ri t'fhaicinn co àillidh a' d' shuain,
Theich iadsan gun tuar o d' thaobh.
Gabhsa codal ann ad uaimh,
A ghrian, a's pill o d'chlos le h-aoibhneas.
Mar bhoillsge' gréine sa' gheamhradh
'S e ruith 'na dheann le raon Lèna,
Is amhuil sin làithe nam Fiann,
Mar ghrian eadar-fhrasach a' tréigsinn.
Dh' aom neòil chiar-dhubh nan spéur,
A's bhuin iad 'n deò aoibhinn o'n t-sealgair:
Tha lom-gheugan na coill a' caoidh;
'S maoth lusrach an t-sléibh a' seargadh;
Ach pillidh fathast a' ghrian,
Ri doire sgiamhach nan geug ùr,
Is ni gach crann sa' chéitein gàire
'G amharc 'n àird ri mac nan spéur.

---

## *Mar fhuaradh a mach America.*

'An toiseach an fhoghair sa' bhliadhna 1492, chuir Columbus fa sgaoil mu éirigh na gréine, ann an làthair sluaigh mhòr, a thog an ùrnuigh suas as a leth gu nèamh, a' guidheadh gu dùrachdach gu'n soirbhicheadh leis, ge nach robh dùil sam bith aca gu'm buadhaicheadh e anns na bha 'na bheachd. Cha robh aige ach tri loingeis, agus cha robh iad sin féin ach beag. Bha annta so ceithir fichead pearsa 's a deich, a' chuid bu mhò dhiubh 'nan seòladairibh; a bhàrr air àireamh bheag eile a chaidh leis air tòir na dh'fheudadh iad a bhuannachd; agus cuid do uaislibh na Spàinne a chuir a'

bhan-righ a mach maille ris. Rinn e 'ghabhail gu dìreach airson nan eileanaibh sin ris an abrar na Canaries; 's an déigh dhoibh an loingeas agus gach acfhuinn a bhuinèadh dhoibh a cheartachadh, agus gach uidheamachadh eile bha feumail a dhean amh, ghabh e 'chead deireannach do'n àite sin, air an t-sèathamh là do mhìos meadhonach an fhogharaidh. 'S ann a nis a thòisich e air an turus fairge bha 'na bheachd: stiùr e gu dìreach an iar: thréig e gach àird, agus gach slighe fairge, air an do sgaoileadh, gus a sin, seòl, agus ghabh e'n cuan mòr fo 'cheann. Cha deachaidh e fada air aghaidh air a' cheud là; oir cha robh deò soirbheis ann: ach air an ath-là rinn e folach-cuain air na h-eileanaibh a dh'fhàg e: bha iad a nis gu buileach as a shealladh. Thuit na seòladairean a nis gu dìobhail misnich, 'nuair a thug iad fainear an ni eagalach a bha 'm beachd an duine so, ag iarraidh saoghail ùr air nach cualas riamh iomradh; bhuail iad air an uchd le uamhas, agus shil an deòir gu frasach, a' smuaineachadh nach tigeadh an là a chitheadh iad cladach tuillidh. Bhrosnuich Columbus iad gu misneach, a' toirt cinnte dhoibh gu'n soirbhicheadh leò, agus a' cur an céill doibh an saoibhreas mòr a chosnadh iad dhoibh féin anns na dùthchannaibh tarbhach ùr chum an robh e nis 'gan treòrachadh. Thuig Columbus gu tràth o ghiùlan gealtach, meath-chridheach a luchd-leanmhuinn, gu'n robh aige ri strì, cha'n e 'mhàin an aghaidh nan doilghiodas a bha fuaighte ris an turus chunnartach air an robh e dol, ach mar an ceudna an aghaidh cur-iomchoir' agus gearan nan daoine meata a bha maille ris; agus mhothaich e gu'n robh seòltachd agus toinisg co feumail chum inntinn dhaoin' a cheannsachadh 's a bha eòlas, tuigse, agus teòmachd ann an toirt nan loingeas gu téaruinte as gach gàbhadh. Bu mhath dhàsan agus d'a dhùthaich nach do sheas ceannard air luing bu fhreagar-

aiche air gach dòigh na esan chum cur an aghaidh gach cruaidh-chàs. Bha e ìnnleachdach, àrd-thog-arrach, dàna, agus cruadalach; agus air an làimh eile, bha e foighidneach, stuama, agus seasmhach; eòlach air an t-saoghal agus air nàdur dhaoinibh, suairce, modhail 'na chainnt, agus fearail 'na ghiùlan, ionnus gu'n robh aige gach buaidh a bha feumail a chum urram a chosnadh, agus smachd a sheasamh: os ceann gach ni, cha d' amhairc mar-aiche riamh ann an cridhe fuaraidh a thug bàrr air, ni nach feudadh gun a thoirt air daoinibh làn-earbsa chur ann, ann an àm cunnairt no gàbhaidh. An déigh dhoibh bhi mìos aig fairge, agus an sgioba an impis fairtleachadh air le 'n gealtachd cheann-airceach, mhothaich iad mu dheireadh comharan a dhearbh dhoibh gu'n robh iad a' dlùthachadh gu tìr. Ràinig an luaidh-thomhais a thilg iad a mach grinneal na fairge, agus thuig iad air coslas na làthaich a thàinig a nìos nach robh am fearann fad' air falbh. Bha sgaoth eun a' teachd dlùth dhoibh air gach taobh, 's a' fàs ni bu lìonmhoire o àm gu h-àm: cha 'n e amhàin eòin mhara, ach mar an ceudna eòin tìre nach b'urrainn itealaich fad' o'n tràigh. Mhothaich sgioba aoin do na soithich-ibh, cuilc a' snàmh air an fhairge, a ghearradh do réir coslais o chionn là no dhà, agus mar an ceud-na, mìr maide air a shnaidheadh gu h-ìnnleachdach. Thog muinntir aoin eile do na loingeis geug craoibhe air a h-ùr bhuain, air an robh dearcan dearga. Bha coslas ùr air na neòil mu thimchioll na gréine 'an àm dhi dol fodha. Bha'n oiteag ni bu chiùine agus ni bu bhlàithe. Rè na h-oidhche, bha'n soirbheas air ais agus air aghart o gach àird. O na nithibh so thuig Columbus gu'n robh iad dlùth do thìr. Bha e co dearbh-chinnteach as a so, 's gu'n d'àithn e air feasgar an aoin-là-deug do mhìos deireannach an fhogharaidh, an déigh ùrnuigh fhollaiseach a chur suas, na siùil a phasgadh, agus luchd-amhairc fhurach-

air a chur air freiceadan, 'an earalas nach dlùthaichеadh iad gun fhios doibh air tìr. Fad na h-oidhche sin, anns an robh dòchas agus dùil gach aoin co àrd, cha d'thàinig codal air sùil. Bha gach aon air clàr-uachdrach na luinge; cha do theiring duine. Bha gach sùil gu dian iomaguineach ag amharc a mach ris an àird o'n robh dùil aca a' cheud sealladh air tìr-mòr fhaotainn, miann an cridhe agus dùrachd an anama. Tamull beag roimh mheadhon oidhche, 'nuair a bha Columbus 'na sheasamh ann an toiseach na luinge, chunnaic e solus fada uaithe, agus chomharaich e a mach e do dhithis dhaoine bha 'nan seasamh làimh ris. Chunnaic iad 'nan triùir an solus a' gluasad o àite gu àite; agus, beagan an déigh sin, chualas o h-aon do na loingeis a bha sa' chuideachd, an iolach aoibhneach, TIR, TIR. Ach mhealladh iad co tric le baoth-choslais, 's gu'n robh iad a nis an-amharusach 'nan inntinn. Dh' fhuirich iad, uime sin, ann an iarguin iomaguineach ri tilleadh an là. Cha luaithe bhris fàire na maidne na dh' fhalbh gach aobhar-eagail, agus amharuis: chunnaic iad eilean sèa mìle mu thuath dhoibh, le 'mhachraichibh lurach uaine, le 'choilltibh àrda dosrach, air 'uisgeachadh le aibhnichibh fionnar, nithibh a thug gnè bheachd dhoibh air maise na dùthcha àluinn a bha rompa. Thog sgioba na luinge sin, a fhuair a' cheud sealladh air tìr, laoidh-mholaidh do Dhia, agus cho-fhreagradh an fhuaim o gach aon do chàch le deuraibh aoibhneis, agus àrd-cho-ghàirdeachas anama. Cha luaithe chuir iad an taingealachd do nèamh an céill, na thaisbein iad an àrd-mheas do 'n Cheannard. Thilg siad iad féin aig a chosaibh, air an irioslachadh le cuimhn' air an aineolas agus am mi-shuairceas d'a thaobh, a choisinn doibh féin agus d' an Ceannard co liuthad trioblaid. Dh' amhairc iad a nis air mar dhuine air a shoilleireachadh o nèamh, aig an robh eòlas agus misneach thairis air

a' chuid eile do 'n chinne-dhaoine, trid an robh comas aige na bha 'na bheachd a thoirt gu crìch. Co luath 's a dh'éirich a' ghrian, bha gach geòla mach, agus an sgiobadh annta fo'n armaibh; dh' iomair iad air falbh a dh' ionnsuidh an eilein le 'm brataichibh rìomhach, le ceòl curanta buadhar, agus leis gach mòralachd cogaidh eile a b' urrainn doibh a nochdadh. 'Nuair a dhlùthaich iad air an fhearann, mhothaich iad gu'n robh àireamh mhòr shluaigh rompa, a chruinnich 'nuair a chunnaic iad na loingeis, a' taisbeanadh 'nan giùlan gu léir an t-iongantas agus an t-uamhas leis an do mhothaich iad gach sealladh coimheach, agus cuspair ùr a bha nis 'nam beachd. B'e Columbus a' cheud duine o'n Roinn-Eòrpa a sheas riamh air an t-saoghal ùr so a fhuair e féin mar so a mach. Bha e air 'éideadh annan culaidh dhreachmhoir eireachdail; bha claidheamh rùisgte 'na làimh. Lean a chuid daoine e; agus a' tuiteam air an glùinibh, phòg iad am fearann a bha na h-uiread fhadail orra chum a ruigheachd. Thog iad crois, agus 'gan sleuchdadh féin, thug iad taing do Dhia a thug ceann-crìche co sòlasach air an turus. Ghabh iad an sin seilbh san dùthaich, ann an ainm ban-righ na Spàinne, leis gach cleachdadh a bha cumanta san linn sin. Chuartaich muinntir na dùthcha iad, a' tabhairt aire le ioghnadh agus le urram fiamhach do na nithibh a bha na Spàinnich a' deanamh; ged is beag a bha fios aca, mo thruaighe! ciod bu chiall da. Bha èideadh nan Spàinneach, gilead an craicinn, am feusagan, an airm, agus gach ni eile 'nan aobhar ioghnaidh dhoibh. Lìon na soithichean mòr anns an d'thàinig iad o'n chuan, a bha, air leo, a' gluasad air an fhairge mar gu'm b' ann le sgiathaibh, agus o'n d' thàinig fuaim co uamhasach lasrach, le tairneanach, le dealanach, agus le smùid co eagalach; lìon na soithichean so iad le oillt agus uamhunn. Smuainich iad nach bithean cruthaichte a bh' annta, ach

clann na gréine, a theiring, car tamuill, a dh' ionnsuidh an t-saoghail so. Ma bha iongantas air na h-Innseanaich bhochda, 's gann a bu lugha bha air na seòladairibh: bha gach craobh, agus gach lus annasach dhoibh. Bha 'm fearann, do reir coslais, tarbhach, ge nach do threabhadh riamh e. Bha 'n cearna so do'n domhan teith leis na Spàinnich, ach an déigh so uile, ro thaitneach. Bha 'n luchd-àiteachaidh gu lòm rùisgte ann an neò-chiontas nàduir. Bha 'm falt fada dubh a' snàmh air an guaillnibh, no air 'fhigheadh 'na chaisreagaibh dualach mu thimchioll an cinn. Bha neul nan daoine, ruadh; bha 'n aogas neo-chosmhuil ri aon ni riamh a chunnaic iad san Roinn-Eòrpa; ach an déigh sin, gun bhi idir mi-thaitneach: bha sealladh an gnùise caoimhneil, caomh, agus fiamhach. Ge nach robh iad àrd, bha iad air dheagh chumadh, èasguidh, fuasgailteach. Bha 'n aghaidhean agus earrannan eile d' an cuirp air an dath gu guanach, amaideach. Bha iad nàrach, athach air tùs; ach ann an ùine ghoirid chinn iad ro ionmhuinn mu na Spàinnich, agus le gàirdeachas anabarrach ghabh uatha cnaipeanan, aigileanan gloine, agus faoineachd eile do'n t-seòrsa sin, ann an iomlaid airson aon ni a bh'aca r'a sheachnadh. Thill Columbus mu fheasgar a dh' ionnsuidh na luinge; lean mòran do na h-Innseanaich e, ann an sgothaibh fada caola a chladhaich iad a mach o chalpa chraobh mòra a leag iad, a shnaidh iad gu cumadh, agus a dh' iomair iad gu h-eutrom seòlta.

Mar so fhuaradh a mach America; agus mar so, ann an càirdeas, agus deagh rùn, choinnich luchd-àiteachaidh an t-seann t-saoghail agus an t-saoghail ùir, làn-thoilichte taobh air thaobh le chéile. Bha na Spàinnich fiosrach, eòlach, agus sanntach; thuig iad cheana co luachmhor 's a bhiodh na cearna so do'n dùthaich; ach 's beag fios a bh' aig na h-Innseanaich bhochda aineolach, ged a bha

iadsan sòlasach, co liuthad àmhghar, uamhas, agus fòirneart a bha 'na lorg so ri éiridh dhoibh.

---

### *Labhinia.*

BHA càirdean aon uair aig Labhinia òg,
An ainnir àillidh. Dh' fhàg iad i gu moch ;
'Na naoidhein chaill i 'h-uile earbsa 's taic,
A h-uile dìon,—ach neò-chiontas a's nèamh.
Le 'màthair, banntrach uireasbh'ach a's lag,
'Am bothan ìosal chòmhnuich iad le chéil' ;
Folaicht' o dhaoinibh 'n dìomhaireachd nan gleann,
Fo dhubhar chraobh an uaigneas sàmhach sèimh,
Gu mòr ni 's mò le macantachd a's beus.
Le chéile sheachain iad mar so an tàir,
Tha daoine deanamh tha air at le uaill,
Air maise 's beusachd ann an là an aire.
Bu ghann an lòn, 's cha mhòr nach b' ionann fòs
A's eòin nan geug, a thàlaidh iad gu suain,
Iad sona 'n diugh, suarach mu'n àm ri teachd.
Bu chùbhraidh 'dealbh na blàth a' chéitein ùir
Fo dhealt na maduinn mhoch, bu ghloine 'snuadh,
Na 'n canach féin, no'n sneachd air uchd nam beann.
Bha macantas co caoin 'na sùil ghuirm chiùin
A's gann a thog i, 'dearcadh sìos le bàigh
Air snuadh nan neònan 's air na blàithibh maoth ;
No 'nuair a dh' éisdeadh i ri sgeul a' bhròin,
Mu chaochladh dòchais bha aon uair co àrd,
Mar reul an anmoich dh' aomadh iad a sìos
Fo dhealta tlàth nan deur.—B' àillidh a dealbh,
A' mhaighdean dhreachmhor so bu mhaisich' fiamh ;
Le trusgan eutrom dh' éideadh i gu grinn,
Ni b'fhèarr na rìomhadh àrd :—a h-àilleachd-sa
Cha'n iarradh sgèimh no snas o rìomhadh fòs ;
Gun rìomhadh idir 's ann bu rìomhaich' i ;
Suarach m'a h-àilleachd, b' àilleachd i air fad,

An ribhinn aonarach 'an uaigneas ghleann.
Mar ann an doimhneachd dhìomhair tìr nam beann,
'An coire fasg'ach, no 'an glacaibh blàth,
A chinneas sòbhrach fad' o shealladh sùl,
Le fàile fallain 'mach air feadh an raoin;
Mar sin gu cùbhraidh a's gun fhios do'n t-saoghal,
Gu lurach àluinn chinn Labhinia suas.

---

*Leaba-bhàis an Fhoirbhich.*

SGUIR an seann duine a labhairt; agus bha 'ogha a nis comasach air na bha e faicinn fhulang. Theann e gu sàmhach a null chum a' bhùird far an robh a' chùngaidh-leighis a dh'uidheamaicheadh airson a sheanar, 's 'ga ghiùlan a nall ann an soire beag, chùm e suas e le làimh chaoimh ri beul an t-seann-duine. Dh' òl e, agus an sin thubhairt e, " Thig ni 's dlùithe dhomh, a Sheumais bhig, agus thoir dhomh pòg air do shon féin, agus air sgàth t'athar ;" agus mar a dhlùthaich an leanabh gràdhach a bhilean cùbhraidh air beul seachdta a sheanar, thuit na deòir gu frasach o shùil an aosda, agus shil iad air ceann leadanach an leinibh, a bha nis 'na shìneadh agus ag osnaich air a bhroilleach. " A Sheumais bhig," ars' esan, " dhì-chuimhnich t'athair féin thusa a' d'leanabas, agus mise am shean aois; ach na dì-chuimhnich thusa t' athair no do mhàthair; òir tha fios agad, agus is aithne dhuit gur h-i sin àithne Dhé." Bha cridhe an leinibh an impis sgàineadh, agus cha robh e 'na chomas labhairt. Dhruid e ni bu dlùithe 's ni bu dlùithe ris an t-seann duine ghràdhach, agus bha e nis gu brònach 'na shìneadh air uchd a sheanar. Thuit a mhàthair sìos air a glùinibh, agus dh' fhalaich i a gnùis le 'làmhaibh. " O !" deir ise, " nam biodh fios aig m' fhear-pòsda air so cha 'n

fhàgadh e 'athair air leabaidh a' bhàis." Agus bha fios agam a nis gu'n robh am foirbheach ag ùrnuigh airson a mhic easùmhal agus aingidh. San àm dheuchainneach so ghlac am ministeir am Bìobull air a ghlùn, agus thubhairt e, "Seinneamaid, chum cliù agus moladh Dhé, earrann do'n chùigeadh-salm-deug;" agus leugh e le cridhe làn agus le guth bristeach na rannan taitneach sin.

"Cò dh' fhanas ann ad phàilliun shuas?
  A Thighearna cò è?
Air do chnoc naomh cò 'n tì sin leat
  A chòmhnuicheas gach rè?
An tì a ghluais gu tréibhdhireach,
  Is ionracas a chleachd,
'Labhras an fhìrinn sin a mach
  A ta 'na chridhe steach."

Mun gann a sheinn iad an t-salm, dh' fhosgladh an dorus, agus thàinig duine àrd tlachdmhor a steach; ach bha gruaim air a mhala, agus a thaobh coslais, bha e fo bhròn, fo dhoilgheas, agus fo agartas goirt. Air a ghluasad, fo amhluadh, agus air a bhualadh le dubhachas le cluinntinn a' cheòil thiamhaidh chràbhaich a chual' e, shuidh e sìos air ionad-suidhe, agus le aghaidh ghlas-neulaich thròm thug e sùil air leaba-bhàis 'athar. 'Nuair a sguir na sailm, thubhairt am foirbheach le guth tùrsach tròm, "A mhic, thàinig thu san àm a dh' fhaighinn beannachd deireannach t' athar. Gu'n tugadh na tha ri tachairt san t-seòmar so air an oidhche nochd, ortsa pilleadh o d'dhroch shlighibh! Tha thu 'n so gu fianuis a thogail air tròcair do Dhé agus do Shlànuighir, air an d'rinn thu co fada dearmad." Dh' amhairc am ministeir, le gnùis, mur robh i le gruaim, a bha air a' chuid bu lugha, achmhasanach, air an òganach a bha fhathast 'na thosd, agus thubhairt e, "Uilleam! o chionn trì

bliadhna cha do dhorchaich t'fhaileas 'stairsneach tighe an Tighearna. Iadsan a chuireas an suarachas an tàirneanach, feudaidh iad chriothnachadh ris a' ghuth chiùin shàmhach. A nis ann an àm an aithreachais—gu'n giùlaineadh spiorad t' athar suas do nèamh sgeul air aon anam aithreachail a thèarnadh o chuideachd pheacach." Le mòr-shaothair, dhlùthaich an t-òganach gu taobh na leapach, agus mu dheireadh fhuair e comas a ràdh, "Athair, cha'n 'eil mise as eugmhais bàigh nàduir; agus ghreas mi dhachaidh co luath 's a chuala mi gu'n robh am ministeir a' marcachd a dh' ionnsuidh an tighe. Tha dòchas agam gu faigh sibh a' chuid a's fèarr dhe so fhathast; agus ma chuir mi campar riamh oirbh, tha mi 'g iarraidh maitheanais; oir tha cridhe daonnachdail agam, Athair! Bha mi mi-dhleasnach, ach cha'n'eil mi mi-chneasta. Tha mi a' guidhe maitheanais."—"Thig a nall ni's dlùithe dhomh, Uilleam; lùb do ghlùn ri taobh mo leapach agus fairicheadh mo làmh ceann mo mhic ghràdhaich; oir tha dorchadas gu dian a' teachd thairis orm. Bu tù mo cheud-ghin, agus an diugh cha'n 'eil mac beò agam ach thu. Tha do bhràthairean agus do pheathraichean geala gaolach, fo'n fhòid sa' chladh ud thall, dlùth dh'ise, céile mo ghràidh, a thug t' eudann féin, Uilleam, gu tric gu m' chuimhne. Is fada bha thu a' d'chulaidh-aoibhneis agus a' d' aobhar-uaill; oir cha robh anns an sgìreachd uile aon duine no mac cosmhuil ri m' Uilleam féin. Ma thàinig atharrachadh air do chridhe o'n àm sin, 's réidh do Dhia smuaintean ceart aiseag air ais duit. Ghuil mi gu goirt air do shon; 's eadh, Uilleam, 'nuair nach robh aon am chòir—eadhon, mar ghuil Daibhidh airson Absallom—air do shonsa, a mhic, O mo mhac!" B'e 'm freagradh a thug Uilleam, aon osna thròm dhomhain. Bha a cholann gu léir fo thròm spàirn, 's e fhathast air a ghlùn; ach b' fhurasd' fhaicinn gu'n

robh e fulang fo aithreachas, agartas coguis, agus an-dòchas anama. Thubhairt am ministeir, le guth bu sgaitiche agus le aogas bu ghruamaiche na b'àbhaist da, " Am bheil fios agadsa cò 'n làmh a tha nis 'na luidhe air do cheann ceannairceach ?"—" O! na buin ro-chruaidh ris," ars' a chéile bhrònach, 's i teachd am folluis o chùil dhorcha san t-seòmar, far an d' thug i oidheirp air i féin fholach fo mhulad agus fo nàire, " O! caomhnaibh m' fhear-pòsda, caomhnaibh e," ars' ise, " bha e do ghnàth dleasnach caoimhneil riumsa." Agus le so a ràdh, thuit i air a glùinibh làimh ris, agus chuir i a gàirdeana fada geala gu bàigheil cianail mu'n cuairt d'a mhuineal. " Falbh thusa cuideachd, a Sheumais bhig ghràdhaich," ars' am foirbheach; " falbh eadhon o m' bhroilleach, agus leig fodhad do ghlùn làimh ri t' athair agus do mhàthair, chum gu'm beannaicheam sibh uile, le aon ùrnuigh dhùrachdaich mun dealaich sinn." Rinn an leanabh mar a dh'iarradh air, agus chaidh e air a ghlùn le càileigin do sgàth ri taobh 'athar. Cha d' rinn an duine truagh dearmad air an leanabh a ghabhail a nis 'na ghlacaibh a dhì-chuimhnich e tuille 's fada; bu toigh leis 'fhuil féin a dh' aindeoin cumhachd marbhanta a' mhì-chreidimh a fhuair gus a so buaidh air. " Cuiribh focal Dé," ars' an foirbheach, " ann an làmhaibh mo mhic, agus leughadh e mach d'a athair a tha dlùth air a chrìch, an 25, 26, 27th rann do'n aona-caibdeil-deug do Shoisgeul Eoin." Chaidh am ministeir d' an ionnsuidh-san a bh'air an glùinibh, agus thubhairt e le guth truacanta ciùin, caoimhneil, " Is cuimhne leam, Uilleam, 'nuair nach robh a h-aon a b' fhèarr a leughadh focal Dé na thusa. Am feud e bith gu'n do dhì-chuimhnich mac mo charaid fòghlum 'òige ?" Cha do dhì-chuimhnich e; cha ruigeadh am peacach truagh aithreachail a leas a shùilean a thogail o thaobh na leapach. Chaith sruth naomh an t-

soisgeil clais 'na chridhe, agus bha na h-uisgeachan a rìs a' brùchdadh a mach. Le guth fann tachdta, labhair e: "Thubhairt Iosa rithe, is mise an aiseirigh agus a' bheatha; an tì chreideas annam-sa, ged gheibheadh e bàs, bithidh e beò: agus ge b'e neach a ta beò agus a' creidsinn annam-sa, cha 'n fhaigh e bàs am feasd. Am bheil thu creidsinn so? Thubhairt i ris, Tha, a Thighearna: tha mi creidsinn gur tusa Criosd, Mac Dhé, a bha gu teachd chum an t-saoghail."—"Cha'n e so guth ana-creidich," ars' an seann duine, gu buadhar air leabaidh a bhàis; "is ni 'bheil agadsa, Uilleam, cridhe an ana-creidich. Aidich gu 'bheil thu creidsinn na leugh thu air an àm, agus gheibh t' athair bàs ann an sìth."—"Tha mi a' creidsinn; agus mar tha thusa toirt maitheanas dòmhsa, gu'n deònaicheadh m'Athair a ta air nèamh dhomh maitheanas mar an ceudna." Bha am foirbheach mar neach air 'ath-bheothachadh gu h-obann le beatha as ùr. Las a shùilean fann—thàinig ruiteag 'na ghruaidh bhàin—air leat gu'n d'fhàs a làmhan critheach, làidir, agus bha a ghuth gu glan soilleir mar ann an aird' a neart. "A' d' làmhaibh-sa, O mo Dhia, tha mi tiomnadh a suas mo spioraid!" agus le so a ràdh, thuit e gu ciùin seachad air ceann-adhart na leapach, agus air leam gu'n cuala mi osunn. Bha sàmhchair fhada ann 'na dhéigh so; bha gach aon 'nan tosd. Dh' éirich an t-athair, a' mhàthair, agus an leanabh o'n glùinibh. Bha sùil gach aon air aogas ciùin a' chuirp sin a bha nis sìnte ann am fois shìorruidh; agus gun bhas-bhualadh no àrd-chumhadh, ach ann am bròn sàmhach an anama strìochdta, sheas sinn mu'n cuairt air LEABA-BHAIS AN FHOIRBHICH.

*Mu Mhionnan mi-naomha.*

Do gach droch cleachdadh d'am bheil muinntir shean agus òg buailteach, is iad mionnan mi-naomha an t-aon a's ain-diadhaidh agus a's dalma—an t-aon a's masluiche agus a's tàireala—an t-aon a's lugha tuigse agus a's lugha dh' fheudar d'a leisgeul a ghabhail. Gidheadh, mo thruaighe! c'àit an téid sinn nach cluinn sinn a' chainnt ghràineil sgreataidh sin. Nach tric a chluinn-eas sinn, cha'n e amhàin clann òg amaideach, ach muinntir a ta air teachd gu aois, a chuir Dia os ceann theaghlaichibh, a tha fo ainm agus fo aidmheil Chrìosduidhean, a' luadh 'nan cainnt ghnàthaichte, ainm urramach an Dé a's àirde, gun suim gun umhail; a' leigeadh gu fianuis an ainm ghlòrmhoir sin na nithe a's faoine; 'ga mhì-naomh-achadh fo'n bhrosnuchadh a's lugha; a' guidheadh mhallachdan air an cinn féin agus dhaoin' eile, ann an cainnt nach feud gun sgreamh a chur air neach air bith aig a' bheil am meas a's lugha air mòralachd agus meas an Tì a chruthaich e.

Is furasda olc agus cunnart a' pheacaidh so fhaic-inn. Tha e a' taisbeanadh naimhdeas an aghaidh Dhé: feudar barail a thoirt air staid a' chridhe leis a' chainnt a thig o'n bheul. Mar tha'n tobar, 's amhuil a bhios na sruthain a thig uaithe. "Tha an inntinn fheòlmhor," ars' an t-abstol, "'na naimh-deas an aghaidh Dhé;" ach cha'n'eil aon pheacadh a' nochdadh an naimhdeis so ni's mò na a' cheart aon mu'm bheil sinn a' labhairt. Tha luchd nam mionn air éiridh, mar gu'm b' ann, ann an ceann-airc an aghaidh Rìgh nan rìghre. Leis a' chleachd-adh so tha iad a' cur a mhòralachd, a chumhachd, agus 'ùghdarras gu'n dùlan. Fo'n t-seann Tiomn-adh agus fo'n Tiomnadh-nuadh, tha Dia ann am briathraibh làidir a' toirmeasg a' pheacaidh so.

Is moch a thubhairt e le guth o nèamh, ann an cainnt a sgrìobh e le 'mheur féin air clàr cloiche, "Na tabhair ainm an Tighearna do Dhia an diomhanas," agus tha an àithne cheudna air a toirt dhuinn air iomadh dòigh anns an t-Soisgeul. Tha Criosd ag ràdh, "Na mionnaich idir; aon chuid air nèamh no air an talamh, no le mionn air bith eile;" agus thug e rabhadh folluiseach dhuinn, "Nach measar iadsan neò-chiontach a bheir 'ainm 'an diomhanas;" ach airson gach focal diomhain a labhrar, gu'n toirear breith oirnn air chionn an latha mhòir. 'Nuair a tha Dia ag ràdh nach meas e neò-chiontach esan a bheir 'ainm an dìomhanas, tha sin co'-ionann ri 'ràdh gu'm meas e ciontach e: 's e sin, nach dì-chuimhnich e iad; taisgidh e suas iad 'na mheomhair, sgrìobhaidh e iad 'na leabhar. Bheir e aon là chum breitheanais iad; bheir e iad gu cùnntas air an son an làthair saoghail comh-chruinnichte, 'nuair a thig am binn a mach, agus a thaosgas e orra 'fhearg chum a' chuid a's faide. Agus gu dearbh, anns an t-saoghal so féin, 's tric a chì sinn breitheanas Dhé a' teachd orra, ionnus gu bheil mòran a tha comharaichte airson a' pheacaidh so, air an gearradh as ann am meadhon an guidheachaibh féin; air an sguabadh gu h-obunn do shìorruidheachd, le mallachadh 'nam beul a' toirt toibheum do Dhia; agus tròm-uallach an cionta, gun aithreachas gun mhaitheanas, air an cinn. Ann an ifrinn 's i so cainnt an deamhain agus a chuid aingeal; agus O! 's uamhasach an ni a bhi fòghlum na cainnte so air thalamh, agus 'na lorg so a bhi 'g ullachadh fa chomhair ionad na dòruinn. Tha 'm peacadh so, abradh daoine mar a thogras iad, 'na làn-dearbhadh air iad a bhi an taobh a mach do Dhia, agus air iad a bhi neò-iompaichte. Tha eagal Dé ann an cridheachaibh a shluaigh; ach iadsan a tha ciontach do'n pheacadh so, tha iad a' leigeil fhaicinn nach 'eil 'eagal

'nan cridheachaibh. Tha fiamh orra an làthair dhaoine, agus fuirichidh iad o'n pheacadh so, 'nuair a shaoileas iad gu bheil e sgreamhail le aon duine measail san éisdeachd; ach cha'n'eil fiamh aca roimh Dhia, agus tairgidh iad eas-urram dha as an eudann. Buidheachas do Dhia, cha chluinnear a' chainnt so a nis ann an cuideachda mheasail air bith. 'S i 's cainnt amhàin do'n chuid a's suaraiche do'n chinne-dhaonna, a tha 'smuaineachadh gu faoin gu'm builich so am barrachd suas air an seanachas, mionnachadh agus mallachadh a bhi do ghnàth aig bun 's aig bàrr an teanga. Ma 's e so gnè agus cunnart a' pheacaidh so; ma tha e co sgreamhail ann am beachd dhaoinibh matha; ma tha e co fuathach le Dia,—cha'n fheud e bith nach 'eil am buaireadh a tha teumadh dhaoine g'a ionnsuidh, cumhachdach air mhodh sònruichte, no gu bheil tairbhe ro-mhòr 'na lorg. Ach ged is iongantach, gidheadh is fìor, nach 'eil aon bhuaireadh a' tarruing g'a ionnsuidh, agus ni mò 'bheil toileachas-inntinn no meas, no tairbhe sam bith a' sruthadh uaithe; ach, air an làimh eile, mulad, nàire, agus bàs. Agus a nis, am bheil a h-aon agaibhse ciontach anns a' pheacadh ghràineil so, a' saltairt gu h-easurramach air ainm an Ti naomha sin, a tha sibh ag aidmheil mar bhur Dia agus 'ur Slànuighear, agus d'am bheil na h-aingil a's àirde tha air nèamh a' toirt aoraidh le faicill agus le urram naomha? Guidheam oirbh, bithibh air 'ur n-earalas an aghaidh a' pheacaidh mhallaichte sin. Thugaibh fa'near ma tha bhur coguisean air an àm so 'gar n-agairt airson a' pheacaidh so, cia eagalach an staid anns am bheil sibh, leis an dearbhadh a th' agaibh anns a' cheart chleachdadh so gu bheil sibh fhathast ann an staid neo-iompaichte—fo mhallachd Dhé—gu cuthaichte a' ruith gu léir-sgrios, agus le'r làn-fhiosrachadh féin buailteach do pheanas sìorruidh. Dh' asluichinn oirbh, ann an

càirdeas do 'r n-anamaibh rabhadh a ghabhail 'na thràth. Feudaidh sibh a nis uaill a dheanamh as 'ur teòmachd ann an cainnt a' mhallachaidh; ach tha là a' tarruing dlùth, 'nuair nach bi e 'nur comas masladh a chur air Dia ni's faide; là anns an tionnda'r bhur gàire gu bròn, agus bhur gàird-eachas gu dòlas. Feudaidh luchd nam mionn dol as o dhaoinibh; ach an Dia ris am bheil bhur gnothach, thubhairt e nach meas e neò-chiontach esan a bheir 'ainm 'an dìomhanas.

---

### *Mu Bhreugan.—Earail do'n Oigridh.*

THA e anabarrach feumail, mo chàirdean, gu'n labhair sibh do ghnàth an fhìrinn. Ma tha sibh co sona 's gu'n do ghnàthaich sibh an cleachdadh so an àm na h-òige, is dual da gu'n lean e ribh an déigh làimhe; ach ma ghnàthaicheas sibh san àm so breugan agus mealltaireachd, ciod ris an ion fiughair a bhi ach gu'm fàs sibh ni's cealgaiche mar théid sibh an aois.

'Nuair a dh' éireas duibh aon olc a dheanamh, theagamh gur math leibh a chleith le breug innseadh do'r pàrantaibh no do'r maighstiribh; ach bith-ibh air 'ur faicill roi' a leithid sin do cheilg. Cha bhiodh ann ach aon chionta chur ri cionta eile, agus mar sin bhiodh bhur giùlan ni bu mhiosa na bha e roimhe. Ach ma ni sibh aideachadh saor, soilleir, 's dòcha gur lughaid an aire bheirear do 'ur mearachd; ach ma gheibhear a mach gu'n d'rinn sibh coire, agus gu'n d'oidheirpich sibh a chleith le bréig, 's dù gu'm bi 'ur peanas ni's truime. Ma b' àill leibh a bhi saor o bhi cleith 'ur lochdan le breugaibh, thugaibh oidheirp air a bhi co neo-lochdach 's a dh'fheudas sibh. Bithibh cùramach m'ar fòghlum agus mu'r n-obair. Seachnaibh droch

cleasachd agus giùlan mi-shuairce, agus bithibh cùramach gu bhi ùmhal do'r pàrantaibh agus do'r maighstiribh.

Ma tha bhur còmpanaich olc agus mì-bheusach, theagamh gu'n iarr iad oirbh am mearachdan a chleith le breugaibh ìnnseadh; agus mur dean sibh e bheir iad beum dhuibh, agus their iad ribh luchd innse'-tuaileis. Ma dh'éireas duibh a bhi ann an tigh far am bheil seirbhisich, theagamh gu'n oidheirpich iad a thoirt oirbh a shaoilsinn gur ciatach an ni am mearachdan-san a chleith le bréig ìnnseadh. Gun teagamh is neo-fhiachail agus mì-chiatach a thig e bhi do ghnàth air 'ur faicill gu mearachdan fhaotainn a mach, 's an uair a gheibhear a mach iad, a bhi ro-dheònach air an leigil ris; ach 'nuair a dh' fheòruichear dhìbh mu ghiùlan dhaoin' eile, 's còir dhuibh a bhi 'nur tosd, no an fhìrinn shoilleir ìnnseadh umpa. Ma theirear luchd ìnnse'-tuaileis ribh air a shon sin, cha'n'eil àrach air. Bithidh do thoileachadh agaibh a smuaineachadh nach do thoill sibh sin a ràdh ribh; agus gur mòr a's tàire bhi 'g ìnnse' bhreug na bhi 'nur luchd ìnnse'-sgeòil.

A dh' aon fhocal, ge b'e ni a bhrosnuicheadh sibh gu breug aithris, na géillibh dha. Is comharradh air inntinn mhiuthair agus neo-fhiachail a bhi 'g aithris bhreug. Ged a dheanadh e air uairibh 'ur dìon o ana-goireas, agus theagamh càileigin do bhuannachd a chosnadh dhuibh, cha b'fhiach an gnothuch an dragh. 'S éiginn gu'm faighear a mach an ùine ghèarr luchd aithris bhreug, agus an sin cha toirear creideas doibh. A thuillidh air so, tha breugan 'nam màthair-aobhair air ioma droch-bheirt eile; tha iad a' fàgail a' ghiùlain gu h-iomlan mì-mheasail; agus chuireadh iad fodha sibh mu dheireadh ann am beag toirt agus mì-chliù.

Air an làimh eile, thugaibh fa 'near a' bhuaidh

a tha'n lorg a bhi labhairt na firinn; an toileach-adh a bheir e do'r n-inntinn féin. Nach taitneach an ni dhuibh a chuimhneachadh nach robh sibh ciontach do ni co mì-chliùiteach ri bhi 'g aithris bhreug? Tha gnùis a' bhreugaire 'ga bhrath; tha a shealladh ìosal, tha e fo iomaguin; tha sgàth air do shùil a choinneachadh; tha a choltas air fad a leigeil ris co iomaguineach 's a tha e, agus cia fios rach 's a tha e air a chionta. Ach cha ruig an neach a labhras an fhìrinn a leas eagal a bhi air, agus tha sòlas aig a chridhe a chionn gu bheil e fiosrach air a thréibhdhireas. Nach taitneach ma ta an ni meas fhaotainn o chàch? agus ciod a's luachmhoire na 'n fhìrinn? Ciod a's urramaiche 's urrainn duinn a ràdh mu ghille no mu nìonaig òig, mu dhuine no mu mhnaoi, na 'nuair a their sinn, Is aon so a dh'fheudar a chreidsinn anns gach nì, agus leis nach b'fhiù breug a dheanamh?

Tha sibhse fhathast òg, agus theagamh nach h-aithne dhuibh an sòlas agus an t-sochair a tha 'g éiridh o dheagh chliù; ach feudaidh sibh mo chreidsinn, ma bhitheas tre bheannachadh Dhé, an stéigh air a suidheachadh gu bhi ionraic agus fìrinneach 'nur giùlan, trid 'ur cuairt sa' bheatha so, bithidh aobhar agaibh gàirdeachas a dheanamh, gu'n deachaidh gu tràthail a theagasg dhuibh tàir a dheanamh air a' bhréig agus gràdh a thoirt do'n fhìrinn.

Thar gach nì, thugaibh fa'near na tha air a ràdh ann am focal Dé mu thimchioll bhreug. Ma sheallas sibh air eachdraidh nan Iudhach, chì sibh gur breugan agus mealltaireachd a b' fhior chion-fàth air na truaighibh cràiteach a dh'fhuiling iad. "Meallaidh gach neach a choimhearsnach, gun bhi labhairt na fìrinn; dh'fhòghlum iad d'an teangaidh breugan a labhairt, agus iad féin a sgìtheachadh ann an deanamh uilc. Airson nan nithe so, nach tig mise g' an amharc? deir an Tighearna; air a

leithid so do chinneach, nach dean m' anam dioghaltas?" Tha e air 'innseadh dhuibh ann an Gnàthfhocail Sholaimh, gur gràinealachd leis an Tighearna bilean nam breug; agus ann an Leabhar an Fhoillseachaidh, ge b'e air bith a ghràdhaicheas agus a ni breug, nach feud iad dol a steach do nèamh. Smuainichibh gu dùrachdach, mo chàirdean òga, air na nithibh cudthromach sin; agus na dì-chuimhnichibh am feasd, mur toir sibh spéis do'n fhìrinn, agus fuath do gach slighe chealgach, nach comasach dhuibh Dia a thoileachadh, no bhi air 'ur gabhail a steach d'a rìoghachd ghlòrmhor.

LAOIDH.

Cia maiseach taitneach ann an cloinn
  Bhi triall gu tràth san t-slighe cheart,—
Bhi seasmhach anns an fhìrinn ghloin
  A chosnas creideas agus feairt.

Am breugaire cha'n earbar ris,
  Ged is i 'n fhìrinn tha e 'g ràdh;
Esan a ni aon olc le 'fhios,
  Le bréig g'a chleith gu'n dean e dhà.

Nach cuala sibh, 's nach d'fhuair sibh fios,
  Gur gràin le Dia gach cealg 'nur sgeul;
'S gu'n mharbhadh Ananias leis,
  'Nuair ghlacadh e le bréig 'na bheul?

Mar so a bhean, Sapphira, dh'eug,
  'Nuair thàinig i a stigh co mear,
'S a dhaingnich i co dalma 'bhreug
  Thug bàs an uamhais air a fear.

Luchd gaoil na fìrinn 's ait le Dia,
  A labhras i gun cheilg an gràdh;

Ach luchd nam breug gu 'm fuadaich e
Gu piantaibh sìorruidh bròin a's cràidh.

Do ghnàth air m' fhaicill bithidh mi,
Mun toir mi léir-sgrios air mo cheann ;
Oir cùnntas cruaidh tha 'n leabhar Dhé,
Air gach breug a dh' ìnnseas clann.

---

### *Mu Dhroch Cuideachd.*

SEACHAINN droch cuideachd. Labhrainn na briathra so, agus bheirinn a' chomhairle do gach duine, ge b'e air bith is aois da ; ach tha 'n earail so gu h-àraidh feumail dhuibhse a tha òg. Tha sibh aineolach air an t-saoghal, agus ullamh gu bhi air 'ur tarruing air falbh gu gòraiche agus peacadh. Ma ni sibh còmpanas leis an aingidh, fàsaidh sibh co aingidh ris féin. Labhraidh sibh an cainnt, leanaidh sibh an giùlan, fòghlumaidh sibh am beusan, nithe nach feud, luath no mall, gun 'ur sonas agus 'ur cliù san t-saoghal so a mhilleadh ; agus faidheòidh sgrios a thoirt air an anam neo-bhàsmhor. Is iomad dearbhadh muladach a th' againn air a' chùis so ; agus òg 's mar tha sibhse, 's dearbh chinnteach mi gu'n do mhothuich sibh féin dha so iomadh uair. Uime sin, seachnaibh mar am bàs, gach companach a tha taisbeanadh dhuibh 'na chainnt no 'na ghiùlan, gu bheil e as eugmhais eagail Dé. Seachnaibh iadsan a tha tìtheach air mionnachadh, air breugaibh, air comhstri, air bristeadh na sàbaid, no droch cainnt, no aon ni eile tha air a thoirmeasg ann am focal Dé. Cronaichibh am mearachdan le thoirt orra a thuigsinn gu'n caill iad 'ur càirdeas agus 'ur meas mur tréig iad an gnàthachadh. Taghaibh 'ur còmpanaich o àireamh na muinntir a tha deagh-bheusach, a tha 'gluasad gu

stuama, neo-choireach, agus ionraic; a mhuinntir sin is urrainn deagh chomhairle thoirt oirbh, agus a nochdas deagh chaithe-beatha dhuibh; iadsan a tha 'gabhail tlachd ann an àitheanta Dhè, agus a bheir misneach dhuibh gu gluasad air an t-slighe tha a' treòruchadh gu sìth agus glòir. Cuimhnichibh briathran Dhé,—" An ti a shiùbhlas le daoinibh glice, bithidh e glic; ach sgriosar companach nan amadan."

---

## *Mu Urnuigh.*

CHA'N ann ann am briathra snasmhor air an taghadh le cùram, air an cur gu riaghailteach an tàdh a chèile, air an labhairt gu stòlda le fonn cràbhaidh, a tha ùrnuigh thaitneach a' co'-sheasamh; ni mò is ann ann an lùbadh nan glùn, togail suas nan làmh, no ann an uirghioll beòil. Feudaidh iad sin uile a bhith 's gun ghnè do ùrnuigh thaitneach a bhi 'nan lorg. Tha ùrnuigh a' co'-sheasamh ann an cur an céill ar n-iarrtuis, a' dòrtadh a mach ar cridheachan, a' togail suas ar n-anama a dh'ionnsuidh Dhé, le làn-earbsa, socraichte air toillteannais agus eadar-ghuidhe an Tighearna Iosa Criosd, ar Fear-saoraidh beannaichte. Cha'n ann an saothair meomhair no meamnadh tha ùrnuigh air a deanamh a suas, ach ann an saothair dhùrachdach spiorad neo-bhàsmhor an duine, air a dhùsgadh, air a bheothachadh, agus air 'ungadh le tionnsgnadh agus cumhachd o nèamh. Tha ùrnuigh air a cur an céill mar ag iarraidh Dhé, ag amharc ri Dia, a' tarruing dlùth do Dhia, a deanamh greim air a' chùmhnanta, a' dòrtadh a mach a' chridhe 'na fhianuis, a' gul agus a' caoidh 'na làthair. Ann an ùrnuigh 's e 'n cridhe an t-aon ni; oir ciod ì ùrnuigh ach co'-chomunn dìomhair

an anama ri Dia trid Chriosd; agus mur 'eil ar cainnt a' cur an céill iarrtuis agus iincheist a' chridhe, cha'n ùrnuigh tha sinn a' deanamh, cha'n airidh e air an ainm. Mur 'eil an cridhe 's an inntinn an sàs, cha'n'eil ann an ìobairt na h-ùrnuigh ach amaideachd fhaoin, fanaid ladurna air mòralachd an Ti a's àirde. 'S fhurasda fhaicinn uaithe so gur h-i sin an ùrnuigh a's taitniche anns am mò am bheil an cridhe air a tharruing a mach a dh' ionnsuidh Dhé, air a bhlàthachadh le gràdh agus taingealachd dha; agus air 'ardachadh le bhi 'cuimhneachadh air cionfàth na misnich a tha aige ann an Criosd gu teachd le dànachd naomh chum caithir nan gràs. Feudar an ùrnuigh so a dheanamh gun aon fhocal a ghnàthachadh; tha cainnt aig a' chridhe a thuigeas Dia, 'nuair nach comasach a lànachd aithris: 'nuair a dh'fheumar an gearan bochd a dheanamh ann an osnaichibh le deuraibh goirt.

'Se Dia cuspair an fhìor aoraidh; 's ann dàsan is cubhaidh do gach glùn lùbadh, agus do gach beul aidmheil a dheanamh. 'S esan IEHOBHAH, agus 'na làthair 's éiginn do gach neach teachd. Ach 'nuair tha sinn ag ràdh gur h-ann ri Dia amhàin a tha ùrnuigh r'a toirt suas, is feumail dhuinn a chuimhneachadh gu bheil trì pearsaidh anns an Diadhachd, an t-Athair, am Mac, agus an Spiorad Naomh, an triùir sin gur aon Dia iad, ionann ann an nàdur, coimeas ann an cumhachd agus ann an glòir. Tha aoradh agus urram dligheach do gach pearsa san Trìonaid uile-bheannaichte, gun an eadar-dhealachadh 'nar n-inntinn; ach ar cridhe thogail d'an ionnsuidh mar an t-aon Dia beò fìor.

'S gann a ruigear a leas a dhearbhadh gur i ùrnuigh a dheanamh dleasnas an duine; tha solus nàduir féin a' teagasg so; tha 'n dleasnas so air a dheargadh air clàr cridhe mhic an duine le meur dìomhair an Uile-chumhachdaich, air chor's gur

doirbh a dhubhadh a mach. Ma's iad na Cinnich a tha aineolach air an Dia bheò, ma 's iad na h-Innseanaich fhiadhaich a tha siubhal gu lom rùisgte tre choilltibh fàs, teichidh iadsan an àm gàbhaidh a dh' ionnsuidh an diathan bréige. Tha sinn am barail nach deachaidh aon neach riamh troimh 'n t-saoghal so, ge b'e air bith co dall aindiadhaidh 's a bha e, nach do choinnich nì-eigin uair no uair-eigin, a thug air ùrnuigh a chur suas. Ach cha'n'eil sinn air ar fàgail ann an taice ri solus nàduir ann an cùis co cudthromach. Gun tighinn air gach dàimh anns am bheil Dia a' seasamh do thaobh dhaoine, a tha leigeil ris duinn co dleasnach 's a tha ùrnuigh, tha so air 'àithneadh dhuinn anns a' chainnt a's làidire agus a's soilleire ann am focal Dé. Do thaobh so feudar gu fìrinneach a ràdh, gu bheil àithne againn air àithne, rann air roinn, beag-an an sud agus beagan an so, chum 's nach biomaid ann an amharus mu thimchioll nì ris am bheil ar sonas sìorruidh co mòr an earbsa. Bu diomhain a chomharachadh a mach gach earrann anns am bheil so air 'àithneadh. "Iarraibh," deir Criosd, "agus bheirear dhuibh; siribh agus gheibh sibh; buailibh an dorus agus fosglar dhuibh e."—"Deanaibh ùrnuigh," deir an t-abstol Pòl, "anns gach àite a' togail suas làmha naomh, gun fheirg gun amharus." Tha'n dleasnas so air a sparradh oirnn le eisimpleir nan daoine matha, a thug gràdh do Dhia anns gach linn do'n t-saoghal; bha abstoil Chriosd seasmhach, dùrachdach san dleasnas so; ann an lìonmhoireachd an saoithreach agus meud am fulangais, cha d'iarr iad riamh leisgeul a ghabhail gu dearmad a dhean-amh air ùrnuigh. Bha fios aca as eugmhais so, gu'm biodh an saothair gun bhuaidh agus am fulangas gun bhuannachd. Ach tha eisimpleir Chriosd a' sparradh an dleasnais so oirnn air an dòigh a's cudthromaiche. 'S tric a thàr esan air falbh o ùinich dhaoinibh agus o othail an t-saoghail,

chum sìth agus suaimhneas fhaotainn ann an uaigneas na h-ùrnuigh. Is iomad oidhche 'chuir esan seachad a muigh air an t-sliabh, ann an dìomhaireachd naomh, a' conaltradh r'a Athair nèamhaidh. "Dh' éirich e," deir Marcus, "sa' mhaduinn fada roimh latha; chaidh e mach, dh' imich e gu àite fàsail, agus ann an sin rinn e ùrnuigh." Ma ghabhas sinn ris mar ar Tighearna agus ar Maighstir, oidheirpicheamaid gluasad mar rinn esan, agus ùrnuigh a dheanamh mar sheòl e.

Ach 's bochd cor an duine sin, agus is aobhartruais e gu dearbh, air an imirear ùrnuigh a sparradh mar a dhleasnas; oir 's i ùrnuigh an t-sochair a's àirde 's urrainn do'n Chriosduidh a bhos an so a shealbhachadh; oir is i so a' chuibhrionn a's àirde d'a shonas, do bhrìgh gu bheil i 'ga tharruing dlùth do Dhia, agus 'ga chàramh ann an co'-chomunn spioradail maille ris. Is sochair so bha air a ceannach gu daor le fuil Chriosd; is soirbh o sin a thuigsinn cia luachmhor 's a tha i; oir is i so an saorsa cloinne leis am bheil a luchd-leanmhuinn air am fagail comasach air teachd dlùth dha. So sochair a chaill na h-anama truagha sin a tha ann an ionad na dòruinn; cha'n'eil comas aca teachd a dh' ionnsuidh Dhé, agus a chaoidh cha 'n éisdear an gearan bochd. Agus an e gu'n dean sinne dearmad air an t-sochair a's prìseala tha againn air an taobh so 'n uaigh.

LAOIDH NA H-URNUIGH.

'S i ùrnuigh iarratas nan naomh,
'S am bheil an déigh 's an tlachd;
Fadadh an teine dhìomhair ghràis
Tha lasadh anns an uchd.

'S i ùrnuigh suim na h-osna bhròin;
'S i ùrnuigh drùchd nan deur,

Aomadh nan sùl an àird gu nèamh,
'S gun neach ach Dia d'an léir.

'S i ùrnuigh cainnt an leinibh bhig,
An uirghioll ged is maoth;
'S i ùrnuigh 'chainnt a's buadhaire
A ruigeas cathair Dhé.

'S i ùrnuigh anail beatha naomh,
Fàileadh ait an dùthcha féin,
An deò mu dheireadh 'n glac a' bhàis
Sgiath an anmanna gu nèamh.

'S i ùrnuigh guth an aithreachain,
'S e 'g iompachadh air ais;
A's aingle 'g ràdh le gàirdeachas,
Feuch e ri ùrnuigh nis!

Na naoimh, an ùrnuigh tha mar aon,
An cainnt, an gniomh, 's an smuain;
'Nuair shealbhaichear, le Dia's a Mhac,
Co'-chomunn càirdeil, buan.

Cha 'n ann san t-saogh'ls' tha ùrnuigh 'mhàin;
Ag guidhe tha 'n Spiorad Naomh;
Tha Iosa air ar son gun sgìos
Ag asluchadh air nèamh.

'S esan an t-iùl tha triall gu Dia,
A' bheatha, 'n fhìrinn fòs;
Slighe na h-ùrnuigh, dh'fheuch thu féin,
O! teagaisg dhuinn i Ios'!

*Mu'n t-suidheachadh inntinn a tha freagarrach do ùrnuigh.*

Is cudthromach an dleasnas agus is luachmhor an t-sochair ùrnuigh. Is ro iomchuidh, uime sin, a thuigsinn an suidheachadh inntinn leis am buineadh dhuinn dlùthachadh ri Dia. Mun tog am fear-ciùil am fonn le càch, 's éiginn gu'm bi an t-inneal-ciùil ann an deagh ghléus; agus feumaidh an t-anam a bhi ann am fonn iomchuidh, fo ghleus spioradail, mun urrainnear dol mu thimchioll an dleasnais so le tlachd no tairbhe.

'Séiginn a bhi tréibhdhireach ann an ùrnuigh: is spiorad Dia, agus is éiginn aoradh a thoirt dà ann an spiorad agus ann am fìrinn. Cha'n'eil ni a's fuathaiche le Dia na cealgaireachd. B' fhiosrach righ Daibhidh air so 'nuair a ghuidh e, "Thoir fa'near mo ghlaodh agus cluinn m' ùrnuigh; oir ann am bheul cha'n'eil breug no gò."—"Rannsaich mo chridhe," deir e ann an àit eile, "agus thoir fa'near mo smuaintean, feuch nach 'eil olc air bith air a chleith ann am chridhe." 'S iomad achmhasan geur a tha Criosd a' toirt do na Phairisich airson an cealgaireachd, le 'n ùrnuighibh fada gun an cridhe bhi sa' chùis. Ma's àill leinne gu'n éisd Dia ruinn 's éiginn duinn dlùthachadh ris le aigne an naoidhein, a' toirt fa'near nach labhair am beul ach na th'anns a' chridhe, a' càramh Dhé fa chomhair an anama, a' cuimhneachadh gu bheil gach ni soilleir d'a shùil uile-léirsinnich, a' guidheadh airson nan sochairean a tha sinn da rìreadh ag iarraidh, agus ag asluchadh saorsadh o na peacaibh a's fuathach leinn agus bu mhiann leinn a thréigsinn.

Is cubhaidh dhuinn tarruing dlùth do Dhia leis an urram a's àirde. "Na bi bras," a deir an duine glic, "'le d'bheul, agus na luathaicheadh do chridhe gu ni a labhairt 'an làthair Dhé; oir tha

Dia air nèamh, agus thusa air thalamh; uime sin biodh do bhriathran tearc." Am bheil e comasach dhuinn smuaineachadh air glòir an Ti ris am bheil sinn a' labhairt, gun an t-urram a's àirde. Bhuineadh dhuinn oidheirp a thoirt trid còmhnadh gràis, an saoghal a dhruideadh a mach, ar smuaintean luaineach a chumail fo smachd, agus a bhi le eagal urramach mar ann am fianuis Dhé. 'S ann le fiamh agus urram a tha na h-aingil naomha tha cuairteachadh a rìgh-chathrach, ard agus glòrmhor mar tha iad, 'gan sleuchdadh féin 'na làthair, a' falach an gnùis le 'n sgiathaibh le mothachadh air a mhòralachd.

'S ann le irisleachd, mar an ceudna, a bhuineas do dhaoinibh dlùthachadh ri Dia. As eugmhais irisleachd cha chomas duinn teachd 'na làthair. Ciod i ùrnuigh, ach athchuinge bhochd an anama, iarrtas a' chridhe leònta, aideachadh a' pheacaich aithreachail. 'S éiginn, uime sin, gach àrdan agus uaill a bhi air 'ìsleachadh mum bheil e comasach do dhuine tairbhe fhaotainn ann an ùrnuigh, no gàirdeachas a dheanamh ann an solus gnùis an Tighearna. "Tha Dia a' cur an aghaidh luchd an àrdain, ach bheir e gràs dhoibhsan a tha iriosal;" oir mar so deir an "Ti àrd agus uasal d'an àite-còmhnuidh sìorruidheachd, d'an ainm an Ti naomh. Anns an ionad àrd agus naomh, gabhamsa còmhnuidh maille ris-san fòs a ta leònta agus iriosal 'na spiorad." Cuimhnichibh am Phairiseach agus an Cìs-mhaor. Gu ma h-ann leis a' Chìs-mhaor a gheibhear sibhse a' gul, agus ni h-ann mar am phairiseach uaibhreach. Gu ma h-e a's cainnt dhuibhse, A Thighearna, ciod e an duine? Dean tròcair orm, O Dhé! 's mi 'm pheacach ann ad làthair.

Dlùthaicheamaid ri Dia ann an ùrnuigh agus ann an taingealachd. Le mothachadh ceart air maitheas agus caoimhneas a fhreasdail agus soch-

airibh a ghràis d'ar taobh. Am feadh a ta sinn 'gar n-irioslachadh féin airson ar peacaidh, na cailleamaid sealladh air aobhar gach sòlais; oir cha 'n'eil sinn air ar gairm gu gul mar mhuinntir aig nach 'eil dòchas. Na crochamaid ar clàrsaichean do ghnàth air na craobhaibh seilich, a' gul agus a' diùltadh òrain thaingealachd a sheinn; oir 's cubhaidh an gleusadh chum moladh an Ti a's àirde chur an céill. Is taitneach, tarbhach an ni taingealachd, 'nuair is ann o ghràs a tha e a' sruthadh, 'nuair is e Dia a th'aige mar chuspair. Na ceadaicheamaid air àm sam bith do'n teine naomh tha air 'fhadadh air an altair a bhi air a mhùchadh leis an luaithre a tha m'a thimchioll: no dol as le cion brosnuchaidh: biodh e air a bheothachadh le ùrnuigh anns am bheil an t-anam a' cuimhneachadh air sochairibh a' choimhcheangail, agus na nithibh mòra tha Dia ann an Criosd a' deanamh airson an anama; agus am feadh a tha sinn mar so a' seòladh a mach air a' chuan mhòr so, maitheas agus tròcair Dhé, aig nach 'eil cladach no crìoch, canamaid ann an taingealachd anama. "Beannaich an Tighearn, O! m' anam, agus moladh gach ni tha 'n taobh a stigh dhiom t'ainm naomh."

Ann an ùrnuigh is iomchuidh do dhaoinibh a bhi dùrachdach, gun bhi fuar, tròm, no meaghbhlàth; fo an-tlachd no marbhantachd inntinn.

Le m' uile chridhe féin, a Dhé,
Do iarr mi thu gach là.

"An uair a ni thu ùrnuigh," arsa diadhair àraidh, "gu'm b'fheàrr leat do chridhe bhi gun bhriathraibh na do bhriathran a bhi gun chridhe." Cha ghlic an nì ùrnuigh mharbh a chur suas ris an Dia bheò; uime sin theirear gu bheil iòbairt nan amadan 'na gràinealachd le Dia. Mar thubhairt aon do aithrichibh na h-eaglais,

Cha'n e guth binn, ach guidhe treun;
Cha téud ach cridhe ceart;
Cha ghlaodh ach gràdh, ni fuaim gu geur,
'An cluasaibh Dhé nam feart.

Tha dùrachd ann an ùrnuigh, mar bha 'n teine do'n iobairt loisgte san tùiseir òir, a' toirt air éiridh gu nèamh, agus boltrach ro-chùbhraidh a thoirt seachad. Is cudthromach na nithe a tha sinn ag iarraidh air Dia ann an ùrnuigh; mur buannaich sinn iad tha sinn caillte gu sìorruidh. Cha'n'eil e comasach dhuinn, ma smuainicheas sinn air so, a bhi fuar no saobh-chràbhach. "' Nuair tha sibh a' dol a dheanamh ùrnuigh," a deir Baxter diadhaidh, "cuiribh m'a timchioll mar gu'm faiceadh sibh Dia 'na ghlòir, nèamh, agus ifrinn; spioradan nan ionracan agus nan aingidh, agus Iosa Criosd a' tagradh bhur cùis air deas-làimh an Athar."

Aon uair eile, bithibh seasmhach foighidneach ann an ùrnuigh, fo dheagh dhòchas, gu'n tig beannachd Dhé oirbh mar chì e féin iomchuidh chum bhur leas a chur air aghaidh. Cuimhnichibh a bhan-Sirophenisianach: ge nach d'thug Criosd feairt air a ceud athchuinge, ged a fhuair i innseadh dh'i nach robh e ceadaichte aran na cloinne thoirt do na madraidh; gidheadh cha do chaill i a misneach, ach lean i air guidheadh ni bu dùrachdaiche, gus an d'thubhairt Criosd rithe, "O! bhean, is mòr do chreidimh; bitheadh e dhuit mar is àill leat!" Na smuainich gu bheil Dia a' diùltadh t'ùrnuigh éisdeachd, 'nuair nach 'eil thu mothachail air a freagradh. 'Sann mar so a tha esan a' dearbhadh a mhuinntir féin, 'gan deanamh ni's dùrachdaiche na bha iad riamh, le'n tilleadh air an ais a rìs chum an glùin. Cuir romhad nach dealaich thu ris gus am beannaich e thu, ag ràdh maille ri Daibhidh,

Ri Dia tha mise feitheamh, fòs
Tha m' anam feitheamh ris;
'S 'na fhocal naomha fìrinneach
Mo dhòchas cuiridh mis'.

Tha m' anam bochd ni's furachair'
A' feitheamh Dhé do ghnàth,
Na bhios luchd-faire maidne fòs
Ri sgarachdainn nan tràth.

Ni's furachaire, deiream fòs
'Ga fheitheamh-san gun ghò,
Na bhios luchd-faire anns an oidhch'
Ri teachd a steach an lò.

---

*Còmhnadh an Spioraid ann an ùrnuigh.*

SMUAINICH leat féin fiath air a' chuan, an long a mach air aghaidh na fairge, gun chomas gluasad. Tha gach seòl air a sgaoileadh chum an soirbheas fann a ghlacadh, ach 's dìomhain an oidheirp. Tha 'n long gun ghluasad, ach mar tha i air a tulgadh a nùnn agus a nall le lùnn na fairge. Tha na seòladairean ag amharc a mach le fadal airson an t-soirbheis a ghiùlaineas iad air an turus; agus theagamh gur h-ann 'nuair bha iad a' toirt céill, agus an uair a's mò bha dh'fheum air, a tha iad a' mothachadh fa dheireadh coltas soirbheis a' tarruing dlùth dhoibh. Tha neòil ag eiridh eadar iad agus fàire; tha caitein dubh air an fhairge a' teannadh g' an còir; tha na siùil a' tarruing a mach, agus a nis làn gaoithe, 's an soitheach 'na làn uidheam, a' gearradh air a h-aghaidh gu buadhar chum a' chala bha 'na beachd. Mar so tha e air uairibh a' tachairt do'n Chriosduidh. Tha feum aige-san air an t-soirbheas o nèamh: as eugmhais

so cha'n'eil e'n comas da dol air aghaidh 'na shlighe. Air uairibh an déigh dha uile mheadhona nan gràs a ghnàthachadh, tha 'anam mar bha'n long neo-ghluasadach air a' chuan; tha fadal air 'anam airson àm a's buadhaire. Tha 'shiùil air an sgaoileadh, tha e a' feitheamh a chothrom, tha e air a rathad, tha fiuthair aige ri àile fàbharrach o nèamh. Tha dàil air a chur 'an so car tamuill, a leigeil ris da a laigse féin agus co mòr 's a tha e'n earbsa ri còmhnadh an Spioraid, saor thìodhlac Dhé. Ach tha e 'feitheamh gu fòill, agus faidheòidh tha 'ghaoth a' teachd, tha gach seòl làn, agus uile cheud-fàithean agus chumhachda an anama air an cur air ghleus. Tha e nis a' dol gu sùnndach air aghaidh air a shlighe, agus tha e air a ghiùlan air aghart chum a chala bha 'na mhiann.

As eugmhais còmhnadh an Spioraid Naoimh, tha Pòl ag innseadh dhuinn nach aithne dhuinn a dheanamh mar bu chòir dhuinn. Feudaidh sinn, gu dearbh, mothachadh a bhi againn air ar truaighe gun meud an leigheis a thuigsinn; feudaidh daoine dall fios a bhi aca gu bheil iad air an cuairteachadh le cunnart, 's a bhi aineolach cionnus a dh' fheudas iad a sheachnadh. Cha'n'eil e comasach do dhuine as eugmhais soilleireachd an Spioraid, truaillidheachd a nàduir gu h-iomlan a thuigsinn, no idir lànachd agus glòir an Fhir-shaoraidh. Ach ged a bhitheadh fiosrachadh againn, cha b'urrainn duinn ruigheachd air an t-suidheachadh a tha feumail ann an ùrnuigh as eugmhais còmhnadh gràis. Feudaidh gnè na h-ùrnuigh anns gach dòigh eile bhi freagarrach, 's gun an cridhe bhi mar bu chòir dha; 's e Dia amhàin a's urrainn so a dheanamh, agus is ann ris-san a's cubhaidh dhuinn amharc suas air a shon.

Tha'n Spiorad Naomh gu soilleir air a ghealladh do'n eaglais. Tha e mar so air a roimh-innseadh: "Dòirtidh mi mach mo Spiorad air do shliochd,

agus mo bheannachd air do ghineil." "Agus cuiridh mi mo Spiorad an taobh a stigh dhiot."

Tha 'n Spiorad Naomh air a ghealltainn chum còmhnadh a dheanamh ruinn 'nar n-ùrnuighibh. Tha'n gealladh sin a' co'-chòrdadh ri: "Dòirtidh mi air tigh Dhaibhidh, agus air luchd-àiteachaidh Ierusaleim, spiorad nan gràs agus nan athchuingean." Tha'n t-abstol a' cur an céill féin-fhiosrachadh Chriosduidhean: "Tha 'n Spiorad féin a deanamh còmhnadh le'r n-anmhuinneachd; oir cha'n aithne dhuinn ciod a ghuidheamaid mar bu chòir dhuinn; ach tha 'n Spiorad féin a deanamh eadar-ghuidhe air arson le osnaibh do-labhairt."

Tha còmhnadh so an Spioraid ann an urnuigh 'na shochair mhòr a bhuineas do uile chloinn Dé. "A chionn gur mic sibh, chuir Dia a mach Spiorad a Mhic féin 'nur cridheachaibh, ag éigheach, Abba, Athair."—"Fhuair sibh Spiorad na h-uchdmhacachd, tre 'n glaodh sinn, Abba, Athair."

Am bheil sibh a' feòraich cionnus a tha 'n Spiorad 'gar còmhnadh? Tha na Sgriobtuirean gu bitheanta 'ga ainmeachadh, mar a' *cuideachadh le'r n-anmhuinneachd* agus *a' deanamh eadar-ghuidhe* as ar leth.

Tha 'n Spiorad Naomh a' deanamh còmhnadh le'r n-anmhuinneachd, le earrann do'n uallach leis am bheil sinn luchdaichte a ghabhail air féin, agus cha'n'eil e deanamh còmhnadh faoin leinn, ach tha e gu h-éifeachdach 'gar cuideachadh le'r n-uallach a ghiùlan maille ruinn.

Tha cumhachd soillseachaidh agus naomhachaidh an Spioraid ro-chudthromach, leis mar tha iad feumail a dh'ullachadh ar cridhe fa chomhair co'-chomunn naomh a chumail suas ri Dia, a dh'iarraidh nan nithe sin a chuireas glòir air, agus a bhios feumail d'ar n-anamaibh féin.

Tha eadar-ghuidhe an Spioraid Naoimh a' dealachadh o eadar-ghuidhe Chriosd. 'Sann air nèamh

a tha Criosd ag eadar-ghuidhe aig rìgh-chathair na glòire, leis féin, eadar-dhealaichte uainne. 'Sann a tha 'n Spiorad Naomh ag eadar-ghuidhe annainn, agus maille r'ar cridheachaibh aig cathair nan gràs. 'Sc eadar-ghuidhe an Spioraid Naoimh toradh agus tairbhe eadar-ghuidhe Chriosd, neach, 'nuair a chaidh e suas do nèamh, a thug bruid am braighdeannas, agus a fhuair an t-sochair so, eadhon do na ceannairceich.

Gun amharus, tha mòran do obair an Spioraid dìomhair. Tha sinn aineolach air iomad ni a tha 'na thaic. 'Sann a thaobh a thoraidh, 's cha 'n ann a réir a dhòigh oibreachaidh, is aithne dhuinn e. Tha 'ghaoth a' séideadh, far an àill leatha, agus tha thusa 'ga cluinntinn, ach cha 'n urradh dhuit ìnnseadh cia as a thàinig i, no cia 'n taobh a tha i dol: is amhuil a tha gach neach a ghineadh leis an Spiorad. Tha fios aig a' Chriosduidh gur tric a lùb e a ghlùn gu ùrnuigh gu marbhanta, neo-shùnndach, gun tuigse; gu inbhe bhig gun déigh air na sochairibh bu chòir dha iarraidh; agus an déigh sin uile, 'nuair bha fiuthair aige ri cònihnadh an Spioraid, agus ùrnuigh dheanamh mar rinn Daibhidh, "A Thighearna, fosgail mo bhilean agus cuiridh mo bheul an céill do chliù;" agus le 'ghnàth-bhuanachadh ann an iarraidh, ann an sireadh, agus ann am bualadh, mhothaich e air mhodh ro-chomharaichte làthaireachd Dhé, a lìon e le aoibhneas do-labhairt agus le dòchas làn glòire. Dh' fhairich e air uairibh, 's gun dùil aige ris, an t-ùngadh sin, am meudachadh fiuthair sin a bha co fada thairis air an ni a mheas e roimhe 'an co'-chuideachd ris na tograidh bheothail agus dhian sin a' miannachadh Dhé, agus naomhachd agus glòir, a bha co soilleir d'a inntinn, a' comharachadh a mach cumhachd Diadhaidh *a tha deanamh eadar-ghuidhe as ar leith.*

Cha 'n 'eil e air a chiallachadh gu 'm feud sinn air an àm so, no gur h-ion duinn fiuthair a bhi

againn ri sochairibh ro-chomharaichte sin an Spioraid Naoimh, a neartaich na ceud Chriosduidhean gu ùrnuigh a dheanamh ann an cainnt air an robh iad aineolach, no a sheòl doibh gach focal a ghnàthaicheadh iad. Ach tha 'n Spiorad Naomh a' buileachadh nan gràsan sin, eadhon gràdh, eagal, dòchas, agus gàirdeachas a bhuineas do 'n dleasnas so, a' brosnuchadh tograidh naomha a dhùisgeas naomhdhòchas, agus a dh' oibricheas mianna naomh annainn: tha iad, tha dearbh-chinnt againn, gu minic ag aomadh ar n-inntinn chum ùrnuigh a chur suas, agus a' deanamh còmhnadh leinn ann an ùrnuigh, a' toirt duinn barailean soilleir, deas-labhairt, agus dànachd iriosal: agus tha 'n còmhnadh so glan-shaor o, agus fada os ceann, a' chòmhnaidh choitchionn sin a tha freasdal Dé a' buileachadh air daoinibh am bitheantas, chum gu'n coi'lion iad gnìomharra eagsamhuil na beatha so.

Nach sòlasach an nì gu bheil gealladh soilleir againn gu 'n toir ar n-Athair nèamhaidh a Spiorad Naomh dhoibhsan a dh' iarras air e! Cha 'n ion duibh uime sin, eagal a bhi oirbh, ge b'e air bith co neo-shùnndach, mharbhanta, no fhionnar 'sa tha bhur cridhe, gu cur mu thimchioll an dleasnais so. Iarraibh, agus feudaidh sibh làn-fhiuthair a bhi agaibh gum faigh sibh na h-uiread chòmhnaidh o'n Spiorad a chuidicheas sibh, 's a bheir air 'ur n-aghaidh sibh 'nur n-uile airc. Bithibh, uime sin, cùramach ann an leughadh bhur Bìobuill, ann an teachd chum Chriosd, agus ann an asluchadh gu dùrachdach tìodhlac a Spioraid. Ma b' àill leibh saoibhireachd do chumhachd so an Spioraid fhaotainn, caithibh 'ur beatha ann an taic r'ur Slànuighear aig am bheil e r'a phàirteachadh.

## *An Cuan.*

Cia òirdheirc, àillidh, agus air uairibh cia uamhasach ri amharc air, an cuan mòr! Cia dhiùbh bheachdaicheas sinn air 'nuair tha e fo bhruaillein air at le doinionn a' gheamhraidh, na marcaichean sìonta mach 'nan uile uamhas, a' sguabadh na fairge le cathadh mara tha 'g éiridh chum nan neul; no 'bheachdaicheas sinn air ann am fiath nan eun, air feasgar ciùin samhraidh, 'nuair nach 'eil deò a' séideadh agus gach gaoth 'nan suain, cha'n'eil e comasach smuainteachadh air ni a's cumhachdaiche chum am mothachadh a's àirde thoirt duinn air cumhachd agus mòralachd an Ti sin a chruthaich an cuan—a tha dol a mach air na tonnaibh uaibhreach, 's is urrainn a ràdh riù, An fhad so théid sibh, agus cha téid ni's faide. Cha'n'eil aon ni eile a dh'fheudar a choimeas ris a' chuan mhòr, a tha le 'uisgeachaibh a' ruigheachd air cèarnaibh iomallach an t-saoghail so, agus 'ga chuairteachadh o thaobh gu taobh. Tha a thrì uiread do'n t-saoghal so fo'n fhairge 's a tha 'na thir-mòr. Cha'n urrainnear doimhneachd a' chuain fhaotainn gu h-iomlan a mach. 'Se dà-cheud-deug aitheamh an doimhneachd a's mò air an d'ràinig daoine, ged tha iad a' baralachadh gu bheil e cùig no sèa mìle ann an iomad àite. Fhad 's a fhuaradh a mach e, tha aigean na fairge cosmhuil ri tìr-mòr, le 'bheanntaibh, le 'ghleanntaibh, le 'chreagaibh corrach agus 'uamhaibh dorcha. Tha tobraichean fìor-uisge, agus uillt agus aibhnichean ag éiridh sa' chuan ann an iomad àite. 'S e ni a's iongantaiche tha ann, an salann, a tha cumail an uisge do ghnàth fallain, agus 'ga fhàgail ni's truime: uaithe sin tha e ni's usa do gach ni snàmh air 'uachdar na air uachdar fìor-uisge. Anns gach pùnnd sàile, tha dà ùnsa shalainn. Tha gach abhuinn air an t-saoghal

a' sruthadh a stigh do'n chuan, agus a' tarruing leo anabas gach baile-mhòir agus gach ni a dhùisgeadh euslainte no tinneas, agus a tha 'sìoladh gu ìochdar a' chuain. Chum uisgeachan a' chuain a chumail air ghluasad, tha sruthan air an òrduchadh le Dia, trid am bheil an cuan a' tràghadh 's a' lìonadh dà uair anns na ceithir uairibh fichead. Cha'n'eil teagamh nach e cumhachd dlùth-thàirngeach na Gealaiche am meadhon tre 'm bheil na sruthan feumail so air an toirt mu'n cuairt. Tha sruth-reothairt ann ri mùghadh agus àirde na gealaich', agus contraigh eadar an dà àm sin. Tha aobhar taing aig an t-saoghal gu bheil iad mar so air an riaghladh, agus fo smachd. Anns a' chuan, tha saoghal ùr làn iongantais againn, anns am bheil anabharra do bheò-chreutairibh nach urrainnear àireamh; agus cuid diubh co mór 's nach 'eil air tìr-mòr na dh'fheudar a choimeas riu. Tha cuid do mhuca-mara tha ceud troidh air fad, agus their-ear gum mair iad beò còrr agus ceud bliadhna; agus, ma chreidear daoine teisteil, tha beathaich-ean eile ann a's mò gu mòr na iad sin. Cha bu leabhar beag a chumadh ainm, coltas, agus àireamh na tha aithnichte dhiubh, a bhàrr air creutairibh ùra tha iad a' faotainn a mach o àm gu h-àm. Cia glòrmhor cumhachd agus gliocas an Dé sin a chruthaich an cuan 's na bheil ann! Is mòr am feum a tha'n cuan a' deanamh do'n t-saoghal: mur bhith e, cha bhiodh uisge againn, no uillt, no aibhnichean, no taisealachd, no drùchd, no fionn-achd. 'S ann o'n fhairge tha gach drùchd uisge 'g èiridh: tha e air a dheothal suas do na neòil le teas na gréine, 's a' braonadh a rìs air ais air an talamh. Nam biodh an cuan ni bu lugha na tha e, b' éiginn gu'm biodh barrachd mòr do'n t-saoghal 'na fhàsach aimrid, gun fhàs gun chinneas. 'S ann trid farsuingeachd a' chuain a tha rìoghachdan iomallach an domhain a' cumail suas eòlas agus

malairt r'a chéile. Leis a' chuan tha sinn a' dol ni's faide na b' urrainn do'n eun a's làidire sgiath dol air iteig. Tha sinn a' faighinn eòlais air na h-Innseanaich a tha 'gan crìon-losgadh fo dhian-theas na gréine, agus air na Laplannaich a tha 'gam meileachadh le fuachd, gun a h-aogas àghmhor fhaicinn leth na bliadhna. 'S ann trid a' chuain a tha malairt a' dol air aghaidh eadar rìoghachdan, leis am bheil bathar na dara dùthcha 'teachd do'n dùthaich eile. Mar so tha sinn air ar n-éideadh san t-samhradh le sìoda agus rìomhadh na h-àirde deas; agus air ar clùmhachadh gu blàth sa' gheamhradh le bianaibh molach na h-àirde tuath. Mar so tha saoibhreas nan Innsean a' ruigheachd ar dùthcha, agus tha ar loingeas a' seòladh le'r bathar do dhùthchannaibh agus eileanaibh céin; agus slighe mar so air a fosgladh gu Soisgeul ar Slànuighir a chraobh-sgaoileadh air feadh gach rìoghachd agus anns gach cànain. Ann an aon fhocal, 's eu-comasach gach sochair ainmeachadh a tha 'g éiridh o'n chuan mhòr so. Nan tòisicheamaid ri iomradh thoirt air na tha do theachd-an-tìr dhaoine a' teachd as, agus an t-anabharra sluaigh a tha faotainn cosnaidh air 'uachdar, cha b'fhios duinn c'àite 'n stadamaid.

---

*An Cuan ùmhal do Dhia.*

O! Thusa a chruthaich an cuan,
'S a luaisgeas a thonna tròm;
'S tu chaisgeas an onfhadh a rìs
'S a ni iad ciùin mar am fonn.

Mar so anns an doimhne mhòir
Chìtear do ghlòir, a Dhé;
Luchd-siubhail a' chuain cia baoth,
Mur toir iad dhuit aoradh 's géill!

Cia tric a shìn thu do làmh,
'Sa thug thu á gàbhadh cruaidh,
Dream nach toir urram no géill
'Nuair chì iad àm fè mu'n cuairt.

'Seadh, ged a ghlacas an doinionn
Cuid diubh 'na tonnaibh bàithte,
Tha fathast na mhaireas gun chiall,
Gun urram do Thriath na slàinte.

O! Dhia thug mis' as gach gàbhadh,
Bheir mi gràdh dhuit fad mo ré;
'S am bàs an tràth tha e'n dàn domh,
Ceanglaidh mi gu bràth riut féin.

---

*Mu Reul-iùil na h-àirde-tuath.*

THA'N reul so furasda chomharachadh, a thaobh nach 'eil i 'g atharrachadh a h-àit anns an speur ach ro-bheag. Leis mar tha i do ghnàth r'a faicinn goirid o'n aon àite, tha i 'na reul-iùil do'n mharaiche, gu h-àraidh a mach air a' chuan. Mun d'fhuaradh a' chòmbaist a mach, cha robh riaghailt stiùraidh a b' fheàrr aig a' mharaiche na'n reul so; agus eadhon san àm so, 'nuair a tha na speuran soilleir, feudaidh iad, ann an iomad àite, barrachd earbs' a dheanamh aisde na á tarrang-art na combaiste. Tha so gu nàdurra 'gar tarruing gu smuaineachadh air maitheas Dé, a tha mar so, le suidheachadh agus gluasad nan reul, a' toirt fiosrachadh do dhaoinibh air amannaibh agus air ionadaibh. Innsidh esan a tha eòlach air gluasad nan reul, ann an dùthaich anns nach robh e riamh roimhe, a' cheart àit anns am bheil e. Is aithne dha am mios, an latha, agus an t-àm do'n latha, co cinnteach 's ged a bhiodh an t-uaireadair a b'fheàrr aige. Is

furasda so a thuigsinn ma bheachdaicheas sinn gu bheil na reultan a' teachd gach oidhche ceithir mionaidean ni's luaithe chum an àite d'an d'thàinig iad an raoir: agus, uaithe sin, gu bheil iad a' teachd dà uair an uaireadair an comhair a' mhìos ni 's tràithe. Mar so chì sinn an rionnag a tha sinn a' faicinn an nochd aig deich uairean, ma sheasas sinn san àite cheudna mìos o'n nochd, sa' cheart àite sin aig ochd uairean; agus gheibh thu an rionnag a tha air a' mheadhon oidhche 'n nochd calg-dhìreach os ceann do chinn, bliadhna o'n nochd, sa' cheart àite. An so aidicheamaid tròcair chaomh an Tighearna do'n t-saoghal. 'Se so am feum a's suarraiche tha na reultan a' freagradh ann an cruthachadh Dhé; gidheadh tha so féin 'na aobhar taingealachd.

---

*Marbh-rann do'n Ard-urramach, Mr Seumas Beattie a bha'n Obaireadhain.*

Och nan och! mar a tà mi!
Thréig mo shùgradh, mo mhànran, 's mo cheòl!
'S tròm an aiceid tha m' chràdh-lot;
'S goirt am beum a rinn sgàinteach a'm' fheòil.
Mi mar ànrach nan cuantan,
A chailleas astar feadh stuaghan sa' cheò;
O'n bhuail teachdair a' bhàis thu,
A charaid chaoimh, bu neo-fhàilteumach glòir.

A Ghaoil! a ghaoil do na fearaibh!
'S fuar an nochd air an darach do chréubh;
'S fuar an nochd air a' bhòrd thu,
Fhiùrain uasail, bu stòild' ann ad bheus!
An làmh gheal, fhuranach, chàirdeil,
A's tric a fhuair mi le fàilte gun phléid,

Ri d'thaobh san anart 'na sìneadh,
'Na meall fuar creadha, fo chìs aig an eug.

A mhìog-shuil donn bu tlàth sealladh,
A nis air tionndadh gun loinnir a' d' cheann!
'Sàmhach binn-ghuth na h-ealaidh!
'S dùinte 'm beul ud o'm b'annasaich' cainnt!
An cridhe firinneach soilleir,
Leis 'm bu spìdeil duais foille, no sainnt;
An nochd gun phlosg air an déilidh,
Sian mo dhosguinn, nach breugach mo rann.

Gun smid tha'n ceann anns na thàrmaich
Bladh gach eòlais a b'àird' ann am miagh;
Gliocas eagnuidh na Gréige,
'S na thuig an Eadailt bu gheur-fhoclaich brìgh!
'S balbh fear-réitich gach teagaimh
Anns a' Bheurla chruaidh, spreigearra, ghrinn!
'Nuair bhios luchd-fòghluim fo dhubhar,
Cò 'na d'ionads' a dh'fhuasglas an t-snuim?

'S balbh an labhruiche pòngail;
Bu tearc r'a fhaotainn a chòmpanach beòil;
'Am briathraibh snaidhte, sgèimh-dhealbhach,
A chur na h-ealaidh no'n t-seanchais air neòil.
Ge b'e Bàrd an dàin cheutaich,
Mu chian-astar Enéais o Thròidh;
'S firinn cheart nach bu diù leis,
E féin thoirt mar Ughdair do sgeòil.

Gun smid tha'n Gliocair a b'eòlaich'
Air fad na cruitheachd a dh'òrduich Mac Dhé!
Gach gnè an saoghal na fairge,
Sa' mhachthir chòmhnaird, no'n garbhlaich an t-sléibh:
Gach bileag ghorm a tha lùbadh,
Fo thròm-eallaich nan drùchd ris a' ghréin:

'S an rìoghachd mheatailteach b'àghmhor
Do phurp, ag innseadh dhuinn nàdur gach seud.

'S balbh fear aithne nan ràidean,
A shoillsich aingil a's Fàidhean o thùs;
A's Soisgeul glòrmhor na slàinte,
Thug fios air tròcairibh Ard-Righ nan dùl:
An stéigh gach teagaisg bu ghràsmhoir',
'S tearc Pears-eaglais thug bàrr ort, a rùin!
Dòchas t'-anama bu làidir
San fhuil a dhòirteadh gu Pàrras thoirt dhùinn.

Riaghlaich t'-eòlas do ghiùlan,
Modh na foirfeachd a b'iùl duit 's gach ceum
Do mhòr-chridh' uasal gun tnùth ann,
Gun ghoimh, gun uabhar, gun lùban, gun bhreug.
Cha b'uailse tholgach an fhasain,
Cha deàlradh saoibhreis a dh'atadh do spéis:
'Si 'n inntinn fhior-ghlan a b'fhiù leat,
A's fòghlum dìchill 'ga stiùradh le céill.

Mo chreach léir! an tigh mùirneach,
'S am faict' a' ghreadhain gu sùnndach mu'n bhòrd,
Dreòis na céire 'toirt soillse;
Gach fion bu taitniche faoileais fo chròic:
Do chuirm bu chonaltrach, fàilteach,
B' aiseag slàinte dhuinn mànran do bheòil;
Bu bhinn a thogail na téis thu,
'S a' chruit fhonnmhor 'ga gleusadh gu ceòl.

'Nuair dh'éireadh còisridh bu choinnealt,
A dhanns' gu lùthar ri pronnadh nam pòng;
Gum b'éibhinn crìdh' do mhnà-comuinn,
Do chròilein maoth 's iad gu tomanach, donn;
A ghearradh leum air bhòrd loma,
Dol seach a chéile mar ghoireadh am fonn;—
Ach dh'fhalbh sud uile mar bhruadar,
No bristeadh-builgein air uachdar nan tonn.

A righ! gur cianail mo smuaintean,
Ri linn do t'àros bhi faontrach gun mhùirn!
Sguir a' chuirm 's an ceòl-gàire,
Chaidh meoghail ghreadhnach a's mànran o'r cùl
Chinn an talla fuar fàsail;
'Se chuir mullach na fàrdoich 'na smùr,
Ceann na dìdinn, 's na riaghailt,
A bhi sa' chadal thròm shìorruidh nach dùisg!

Do bhanntrach bhochd mar eun tiamhaidh,
Ri truagh-thùrsa, 's a sgiathan mu 'h-àl;
A neadan creachta, 's i dòineach,
Mu 'gaol a sholair an lòn doibh gach tràth;
O'n dh'imich Fìr-eun na h-ealtainn,
Tha'n t-searbh-dhìle 'teachd thart as gach àird;
A Righ nan aingeal! bi d'dhìon doibh,
'S tionndaidh ascaoin na sìne gu tlàths.

'S ioma sùil a ta silteach,
A thaobh Uigh nam fear glic gun bhi buan:
Tha mìltean ùrnuigh 'ga d'leantainn,
Le mìltibh dùrachd, a's beannachd gu t'uaigh;
A liuthad diùlannach ainnis,
A dh' àrdaich t'ionnsachadh ainneamh gu h-uaill;
'S gach là bhios cáirdeas air foighneachd,
A Bheattie chliùitich! bidh cuimhn' air do luach.

Rinn t'eug sinn uile gun sòlas;
Tha teach nan ìnnleachd, 's an òigridh fo phràmh;
Chaidh Albuinn buileach fo éislein;
Sguir na Ceòlraidhean Greugach do'n dàn:
Thàinig dall-bhrat na h-oidhch' oirnn,
O'n chaidh lòchran na soillse 'na smàl;
B'e sud an crith-reothadh céitein,
A mhill am fochann bu cheutaiche bàrr!

Bu tu craobh-abhull a' ghàraidh,
A chaoidh cha chinnich ni 's àillidh fo'n ghréin!

Dealt an t-sàmhraidh mu 'blàthaibh,
Luisreadh dhuilleag air chràchdaibh a geug ;
Ach thilg dubh-dhoirionn a' gheamhraidh,
A bheithir theinntidh le srann as an speur ;
Thuit an Gallan ùr rìomhach,
'S 'uile mhaise ghrad-chrìon air an fheur !

A Thì tha stiùradh na cruinne !
'S tu leig d'ar n-ionnsuidh am buille bha cruaidh !
'S sinne chaill an t-sàr ulaidh,
Neònaid phrìseil nan iomadaidh buaidh !—
Dh' fhalbh a' chombaisd, 's na siùil oirnn
Chaidh an gaisreadh 's an fhiùbhaidh 'nam bruan ;
Gach creag 'na cunnart do'n iùraich,
O luidh duibhr' air Reul-iùil an taobh-tuath.

Och nan och mar a tà mi !
Mo chridhe 'n impis bhi sgàinte le bròn !
Tha'n caraid cùirt an déigh m' fhàgail,
A sheasadh dùrachdach dàn' air mo chòir :
Bidh sud a' m' chliabh mar bheum cnàmhain,
Gus an uair anns an tàr mi fo'n fhòid ;
Ach 's glic an t-Aon a thug cìs dh'inn,
'S d'a òrdugh naomh bìomaid striochdta gach lò.

---

*Sgrìobhadh air Lic-lighe ann an Clachan-an-dìseirt.*

Tha'n so 'na luidhe té san Innis,
  Bean bu duilich leam bhi ann ;
Beul a' chiùil, a's làmh a' ghrinneis,
  Tha iad a nis an so 'nan tàmh.

Tuillidh cha toir am bochd ort beannachd ;
  An lomnochd cha chòmhdaich thu ni's mò ;
Cha tiormaich deur o shùil na h-ainnis
  Co tuillidh, O ! laig, a bheir dhuit treòir ?

Cha'n fhaic sinn tuillidh thu sa' choinneamh ;
Cha suidh sinn tuillidh aig do bhòrd ;
Dh' fhalbh uainn suairceas, seirc a's grinneas :
Tha bròn 's bith-mhulad air teachd òirnn.

---

*An Claigeann.*

'S mi m' shuidh' aig an uaigh,
Ag amharc mu 'bruaich,
Feuch ! claigeann gun snuagh air lar ;
Do thog mi e suas, ag tiomach gu truagh,
'Ga thionndadh mu'n cuairt a' m' làimh.

Gun àille gun dreach,
Gun aithne gun bheachd,
Air duine théid seach 'na dhàil ;
Gun fhiacail 'na dheud, no teanga 'na bheul,
No slugan a ghleusas càil.

Gun ruiteag 'na ghruaidh,
'S e rùisgte gun ghruag ;
Gun éisdeachd 'na chluais do m' dhàn,
Gun anail 'na shròin, no àile do'n fhòid ;
Ach lag far 'm bu chòir bhi àrd.

Gun dealradh 'na shùil,
No rosg uimpe dùn'
No fradharc ri h-iùl mar b'àbh'st
Ach durraga cròm, a chleachd bhi san tom
Air cladhach dà tholl 'nan àit.

Tha'n eanchainn bha 'd chùl,
Air tionndadh gu smùr,
Gun tionnsgal ri sàrd air t'fheum ;
Gun smuainteach' a' d' dhàil

Mu philleadh gu bràth
A cheartach' na dh'fhàg thu 'd dhéigh.

Cha 'n innis do ghnùis, a nise cò thù,
Ma 's righ no ma 's diùc thu féin;
'S ionann Alastair-Mòr a's tràill a dhìth lòin
A dh' eug air an òtrach bhreun.

Fhir deanamh na h-uaigh',
Nach cogair thu 'm chluais
Cò 'n claigeann so fhuair mi m' làimh,
'S gu'n cuirinn ris ceisd mu ghnàth mun do theasd;
Gar am freagair e 'm feasd mo dhàn.

'M bu mhaighdean deas thu,
Bha sgiamhach a' d' ghnùis,
'S deadh shuidheach' a' d' shùil d'a réir?
Le d' mhaise mar lìon, a' ribeadh mu chridh'
Gach òganaich chì thu féin.

Tha nise gach àgh bha cosnadh dhuit gràidh,
Air tionndadh gu gràin gach neach;
Marbhphaisg air an uaigh a chreach thu do'n bhuaidh
Bha ceangailt' ri snuagh do dhreach.

No 'm breitheamh ceart thù le tuigs' agus iùl,
Bha réiteach' gach cùis do'n t-sluagh;
Gun aomadh le pàirt, ach dìteadh gu bàs
Na h-eucoir bha dàicheil cruaidh?

No 'n do reic thu a' chòir air ghlacaid do'n òr,
O'n dream 'gan robh stòras pailt?
A's bochdan an t-sluaigh fo fhòirneart ro chruaidh
A' fulang le cruas na h-airc.

'S mur robh thusa fior, ann ad oifig am binn,
'S gu'n d' rinn thu an dìreach fiar;

Is cinnteach an nì, 'nuair thàinig do chrìoch,
Gu'n deachaidh do dhìt' le Dia.

No 'n robh thu a'd' léigh a' leigheas nan creuchd,
'S a' deanamh gach eucail slàn?
A' d' ìoc-shlàintibh mòr a' deanamh do bhòsd,
Gu'n dìbreadh tu 'chòir o'n bhàs.

No 'n seanailear thu, a choisinn mòr-chliù,
Le d' sheòltachd a' stiùradh airm?
Air naimhdibh toirt buaidh, 'gan cur anns an ruaig,
'S 'gam fàgail 'nan cruachaibh marbh?

'N robh do chlaidheamh gun bheart, no'n d'fhàg
thu do neart,
'Nuair choinnich thu feachd na h-uaigh',
'Nuair b'èigin duit géill, a dh'aindeoin do dheud
Do armailt a bhéistibh truagh?

No 'm fear thu bha pòit' gu tric san tigh-òsd',
'S tu cridheil ag òl an dram?
Nach h-iarradh dhuit fèin, do fhlaitheanas Dé
Ach beirm a bhi 'g éiridh 'd cheann?

No 'n duin' thu bha gluas'd gu ceanalta suairc,
Gu measarra stuam' mu d' bhòrd;
Le miannaibh do chré fo chuibhreachadh geur,
'N àm suidhe gu féisd 's gu sògh?

No 'm morair ro mhòr a thachair a' m' dhòrn,
Neach aig an robh còir air tìr;
Bha iochdmhor ri bochd, a' clùmhach' nan nochd,
'Réir pailteas a thoic 's a nì?

No 'n robh thu ro chruaidh, a' fionnadh do thuath,
'S a' tanach' an gruaidh le màl;
Le h-agartas geur, a' glacadh an spréidh',
'S am bochduinn ag éigheach dàil?

Gun chridh' aig na daoin' bh' air lomadh le h-aois,
Le 'n claigeannaibh maola truagh ;
Bhi seasamh a' d' chòir, gun bhoineid 'nan dòrn,
Ged tholladh gaoth reòt' an cluas :

Tha nise do thràill, gun urram a' d' dhàil,
Gun ghearsom, gun mhàl, gun mhòd ;
Mòr-mholadh do 'n bhàs, a chasgair thu tràth,
'S nach d' fhuiling do stràic fo 'n fhòid.

No 'm ministeir thù, bha tagradh gu dlùth,
Ri pobull 'an ùghdarras Dé ;
'Gam pilleadh air ais, bha 'g imeachd gu bras
Gu h-ifrinn na casgradh dhéin ?

No 'n robh thu gun sgoinn, mar mhuime mu chloinn,
Gun chùram á h-oighreachd Dhé ;
Nam faigheadh tu 'n rùsg' bha coma co dhiùbh,
Mu 'n t-sionnach bhi stiúradh 'n treud ?

Leam 's cinnteach gu 'n d' fhuair do dhèanadas duais,
'Nuair ràinig thu 'm Buachaill mòr :
'Nuair chuairtich am bàs a steach thu 'na làth'r
Thoirt cùnntas a' d' thàlainn dò.

No 'n ceann thu 'n robh ciall, a's eòlas air Dia ?
'S gu'n d' rinn thu a riar 's a chòir ;
Ged tha thu 'n diugh rùisgt', gun aithne gun iùl,
Gun teanga, gun sùil, gun sròn ;

Gabh misneach san uaigh, oir éiridh tu suas,
'Nuair chluinneas tu fuaim an stuic ;
'S do thruailleachd gu léir shìos fàgaidh tu d' dhéigh,
Aig durragaibh breun an t-sluic :

Oir deasaichidh Dia do mhaise mar ghrian,
Bhiodh 'g éiridh o sgiath nam beann ;

Cur fradharc ro gheur 's na sùilibh so féin,
'S iad a' dealradh mar reul a' d' cheann.

Do theanga 's do chàil ni ghleusadh gun dàil,
A chantainn 'na àros cliù ;
A's fosglaidh do chluas a dh' éisdeachd ri fuaim,
A mholaidh th' aig sluagh a chùirt.

'Nuair dhealraicheas Criosd 'na thigheachd a rìs,
A chruinneach' nam firean suas,
'N sin bheir thu do leum, thoirt coinneamh dha féin,
Mar iolair nan speur aig luath's.

'Nuair dh' éireas tu 'n àird, grad chuiridh ort fàilt',
A mhealtuinn a chàirdeis féin,
Gun dealach' gu bràth r'a chomunn no 'ghràdh,
A steach ann am Pàrras Dé.

Fhir chluinneas mo dhàn, dean aithreachas tràth,
'M feadh mhaireas do shlàint' 's do bheachd ;
Mun tig ort am bàs, nach leig thu gu bràth
Air geata nan gràs a steach.

---

*Taisbean Mhirsah.*

Air a' chùigeadh là do'n ghealaich, a choimhead mi naomh, a réir gnàth mo shinnsir, an déigh dhomh m' ionnlad, agus m' ùrnuigh mhaidne a chur suas, dhirich mi ri beanntaibh àrda Bhagdait, chum a' chuid eile do'n là a bhuileachadh ann an co-chainnt ri m' chridhe féin, agus ann an ùrnuigh dhìomhair. Nuair a bha mi a' mealtuinn fionnachd an t-soirbheis air mullach na beinne, thuit mi ann an doimhne smuaintean mu dhìomhanas beatha mhic an duine ; agus a' dol mar so o aon smuain gu smuain eile, Gun amharus, thubhairt mi, cha'n'eil ann an

duine ach faileas, agus tha 'bheatha mar aisling na h-oidhche. 'Nuair bha mi mar so a' smuaineachadh, thionndaidh mi mo shùil gu mullach craige nach robh fada uam; far am faca mi neach ann an dreach buachaille chaorach, agus inneal-ciùil 'na làimh. Már dh' amhairc mi air, chuir e r'a bhilibh e, agus thòisich e air ceòl a sheinn. Bha'n fhuaim anabarrach milis, agus chluich e ioma port a bha ceòlmhor taitneach r'a chluinntinn, agus air na h-uile dòigh mi-chosmhuil ri aon nì 'chuala mi riamh. Thug iad a' m' chuimhne an ceòl nèamhaidh sin a tha 'fàilteachadh anama nan naomh air an ùr theachd a steach do fhlaitheanas, chum am fulangas deireannach agus acain a' bhàis fhuadach air falbh, 's iad féin uidheamachadh fa chomhair sòlais an àite shona sin. Leagh mo chridhe an taobh a stigh dhiom, ann am mòr-shubhachas dìomhair. Chuala mi gu'n robh Urra-ghlic gu tric a'taghall na craige so, gu'n cuala iomad aon a cheòl-sìth-bhruth; ach cha b'fhiosrach mi gum facas riamh roimhe e. An uair a thog e mo smuaintean leis a' cheòl bhinn a sheinn e, gu tlachd a ghabhail d'a sheanachas, air dhomh beachdachadh air mar fhear fo ìoghnadh, smèid e orm, agus, le aomadh a làimhe, sheòl e dhomh dol far an robh e. Tharruing mi g'a chòir leis an urram sin a dhlighear do àrd-ghnè, agus mar a thugadh buaidh iomlan air mo chridhe leis a' bhinn-cheòl a chuala mi, thuit mi sìos aig a chosaibh, agus thòisich mi ri caoineadh. Dh' amhairc e orm le fiamh ghàire, le caoimhneas agus caomhalachd co mòr 'na choslas, 's gu'n do chaill mi air ball am fiamh leis an d'thàinig mi 'na làthair. Thog e suas mi, agus 'gam ghlacadh air làimh, thubhairt e, "A Mhirsah, chuala mi do cho-sheanchas. Thig," ars' esan, "lean mise." Thug e mi 'n sin gu àrd-bhinnein na craige, agus le m' chàramh air a mullach, thubhairt e, "Tionndaidh do shùil ris an àird-an-ear agus innis dhomh na tha thu faicinn." Fhreag-

air mi, gu'n robh mi 'faicinn gleann mòr domhain, agus sruth mòr uisge a' ruith gu bras troimhe. "An gleann sin a tha thu 'faicinn," ars' esan, "'s e sin gleann na truaighe; agus an abhuinn a tha dol troimhe, is earrann i do shruth mòr na sìorruidheachd." Dh' fhiosraich mi dheth, Cionnus a bha tuil na h-aibhne, a bha mi 'faicinn a' sruthadh a mach á ceò tiugh-dhorchadais aig an darna ceann, agus gu grad a dol as an fhradharc ann an ceò a bha co dorcha aig a' cheann eile? "Na tha thu 'faicinn," ars' esan, "'si sin a' chuibhrionn do shìorruidheachd ris an abair iad *aimsir*, air a tomhas le gluasad na gréine, agus a' ruigheachd o thoiseach gu deireadh an t-saoghail. Rannsuich a nis," ars' esan, "le d' shùil, an fhairge sin a th' air a' crìochnachadh le tiugh-dhorchadas aig gach ceann, agus innis domh ciod a tha thu a' faicinn."—"Chì mi drochaid ann am meadhon an t-srutha."—"An drochaid a tha thu 'faicinn," ars' esan, "'s i sin beatha mhic an duine, —rannsuich i gu mion." Air dhomh am barrachd beachd a ghabhail, mhothaich mi gu'n robh aice deich a's trì fichead bogha slàn, a bharrachd air iomad bogha briste; ionnus gu'n robh eadar shlàn agus bhriste mu cheud bogha ann air fad. An uair a bha mi 'g àireamh nam boghachan, dh' innis an Urra-ghlic dhomh gu'n robh mìle bogha air tùs san drochaid; ach gu'n d'thug tuil mhòr air falbh an còrr, agus gu'n d' fhàg i 'n drochaid san staid bhreòite san robh mi nis 'ga faicinn. "Ach innis domh a thuilleadh ciod tha thu 'faicinn oirre."—"Chì mi mòrshluagh," a' deir mise, "a' dol a nùnn oirre, agus is léir dhomh neul dorcha 'n crochadh os gach ceann di." Mar bheachdaich mi gu furachair, chunnaic mi iomad aon do luchd-turuis a' tuiteam tre'n drochaid san t-sruth bhras a bha 'ruith gu dian foidhpe; agus, le barrachd mothachaidh, thug mi fainear gu'n robh àireamh mhòr do ghnè dhorsan air ùrlar na drochaid, air an cleth gu h-innleachdach o'n t-

sùil, air nach luaithe shaltair na coisichean, na dh'fhosgail iad fòdhpa, ionnus gu'n do thuit iad sìos rompa do'n t-sruth, 's air ball chaidh iad as an t-sealladh. Bha na tuill fo làr so ro lìonmhor aig ceann na drochaid, far an deach an sluagh a stigh, air chor's nach luaithe thàinig dùmhladas dhaoine 'mach as an neul thiugh na thuit mòran sìos annta. Dh'fhàs iad ni bu teirce mu mheadhon na drochaid, ach mheudaich an àireamh gu mòr, agus bha iad ni bu dlùithe aig ceann nam boghachaibh a bha slàn.

Bha gun amharus àireamh éigin, ach bu tearc iad, a ghabh greis air an aghaidh air na boghachaibh briste le ceum turamanach neo-chòmhnard; ach thuit iad a h-aon an déigh a chéile, air dhoibh a bhi air an claoidh leis an turus shaoithreachail.

Bhuilich mi tamull beag a' smuaineachadh air a' ghnothach iongantach so, agus a liuthad ni a b' fhiach fhaicinn agus a thuigsinn a bh' ann am fhradharc. Mheataich mo chridhe le bròn, ri bhi faicinn mòran a' sleamhnachadh air falbh as mo shealladh, gun dùil r'a leithid, agus sin ann am meadhon an sùgraidh agus am fleadhachais, agus a' deanamh greim-bàis air gach ni a dh' fheudadh iad a ghlacadh chum an teasraiginn. Bha cuid ag amharc ri nèamh mar ann an tròm-smuaineachadh, agus ann am meadhon an smuaintibh thuislich iad, agus thuit iad as mo shealladh. Bha àireamh lìonmhor a' saothaireachadh gu dian ann an tòir air faileis, no air faoineachd nach b' fhiù, a bha 'boillsgeadh gu bòidheach fa chomhair an sùl, 's a' mireag rompa; ach gu tric 'nuair a shaoil iad gu'n robh e 'nan glaic, dh' fhosgail an drochaid fo bhonnaibh an cos, agus fodha chaidh iad. Anns an ùprait choimhich so, chunnaic mi cuid do dhaoinibh le claidhnibh agus lannaibh, air an ais agus air an aghaidh air an drochaid, 'gam fòirneadh air na tuill fo làr so, a dh' fheudadh iad a sheachnadh, mur rachadh an cur a dh' aindeoin orra.

Air do'n Urra-ghlic m' fhaicinn a' buanachadh fada ni 's leòir air an t-sealladh mhuladach so, thubhairt e rium nach bu teichd fhad 'sa bha mi 'g amharc air. "Tog do shùil bhàrr na drochaid," ars' esan, "agus innis domh am bheil thu 'faicinn ni air bith fhathast nach 'eil thu 'tuigsinn." Air dhomh amharc suas, thubhairt mi, "Ciod is ciall do'n sgaoth mhòr eun a tha mi 'faicinn do ghnàth ag itealaich mu'n drochaid, agus a' luidhe oirre o àm gu h-àm? Is léir dhomh am fitheach 's am fang, agus iomad eun creiche eile nach urradh dhomh ainmeachadh." "Sud agad," ars' esan, "farmad, sannt, saobh-chràbh-adh, eu-dòchas, agus a h-uile cùram agus an-togradh eile a tha 'n dual do bheatha mhic an duine."

An so tharruing mi osna thròm. "Mo thruaighe!" thubhairt mi, "chaidh an duine a chruthachadh gu dìomhain! Cionnus a tha e air a thoirt thairis do thruaighe, agus do neo-chinnteachd beatha, air a chlaoidh 'na bheatha, air a shlugadh suas ann am bàs?" Air do'n Urra-mhath truas a ghabhail diom, "Fàg," ars' esan, "an taisbean muladach so. Na h-amhairc tuille air mac an duine ann an ceud thois-each a làithean, 'na ùr-imeachd chum sìorruidh-eachd; ach beachdaich air a' cheò dhorcha sin chum am bheil an sruth gu dian a' giùlan uile linne dhaoine a tha tuiteam ann." Dh' amhairc mi mar dh' àithn e dhomh, agus, (co dhiùbh a neartaich esan mo fhradharc, air mhodh nach do thuig mi, no dh' fhuadaich e cuid do'n cheò a bha roimhe so tuillidh 's deacair do'n t-sùil amharc troimhe,) chunnaic mi ceann thall a' ghlinne a' fosgladh gu farsuing, agus a' sgaoileadh a mach 'na chuan mòr, anns an robh cruaidh sgeir a' dol tre a mheadhon, agus 'ga roinn 'na dhà earrainn co-ionann. Bha na neòil a' sìor shocrachadh air an dara h-earrainn, air chor 's nach b' urradh dhomh aon ni fhaicinn ann: ach bha 'n t-aon eile 'na chuan mòr, anns an robh eileinibh gun àireamh a bha làn meas agus bhlàith-

ean, ioma mìle muir bheag, agus lochan bòidheach ag iathadh gu sèimh sàmhach 'nam measg. Chunnaic mi sluagh air an èideadh ann an earradh ghlòrmhoir, le blàth-fhleasgaibh air an cinn, ag imeachd feadh nan craobh, a' luidhe sìos ri taobh nan tobar, a' gabhail fois air an leapaichibh tlàtha; agus chuala mi co-sheirm aig eòin cheòlmhor, torman nan allt, guth dhaoine, agus inneil-chiùil. Dh' fhàs mi ait le sealladh co taitneach fhaicinn. Mhiannaich mi sgiathan iolaire bhi agam, chum gu'n rachainn air iteig do na h-ionadaibh taitneach sin; ach dh' innis e dhomh nach robh dòigh gu ruigheachd far an robh iad ach tre dhorsa a' bhàis, a chunnaic mi gach mionaid a' fosgladh air an drochaid. "Tha na h-eileanan," a deir e, "a tha co ùrar ghorm fa d' chomhair, agus leis am bheil aghaidh a' chuain air a bhreacadh co fad 's a chì thu, ni 's lìonmhoire na gaineamh na fairge; tha iomadai eilean air chùl na tha thus' a' faicinn, agus a' ruigheachd gu mòr ni 's faide na 's urrainn do shùil fhaicinn, no eadhon do t' inntinn a smuaineachadh. 'S iad sin flath-innsean nan naomh an déigh am bàis, a tha a réir tomhas am maitheis air an roinn air feadh nan eilean sin, anns am bheil gach aon diubh a' sealbhachadh sòlais a tha 'co-fhreagradh d'an càil agus do'n tomhas fhoirfeachd air an d'ràinig iad. Tha h-uile eilean 'na fhlaitheanas air a dheasachadh fa chomhair an luchd-àiteachaidh a th' air an socrachadh ann. Agus a nis, O! Mhirsa, nach airidh na h-ionadan-còmhnuidh sin spàirn a dheanamh chum an cosnadh? Am bheil a' bheatha sin tàireil a tha toirt cothrom gu ruigheachd air luigheachd co àrd? Am bheil am bàs sin 'na chulaidh-eagail a ghiùlaineas tu gu beatha co sona? Na smuaintich gu'n do chruthaicheadh an duine an dìomhain, aig am bheil siorruidheachd mar so 'na bheachd. Dhlù-bheachdaich mi le h-anabharra tlachd air na h-eileanaibh sona sin."—"Faidheòidh,"

thubhairt mi ris, "Nochd dhomh a nis an diomhaireachd a ta'n cleith fo na neòil dhorcha tha os ceann a' chuain taobh thall na craige mòire." Cha d'thug e freagradh dhomh, thionndaidh mi rìs a labhairt ris, ach dh'fhàg e mi. Thionndaidh mi a rìs a dh'fhaotainn ath-shealladh do'n taisbean air an robh mi 'beachdachadh; ach an àite an t-srutha chais, na drochaid le 'boghachaibh, 's na h-eileanan sona, cha'n fhaca mi 'bheag ach gleann domhain Bhagdait, le 'dhaimh, le 'chaoraich, 's gach sprèidh eile ag ionaltradh air 'uachdar.

---

*Mu chall a' Bhàta d'am b'ainm Màiri o Iona.*

CHA'N ann chum deur a tharruing o'n t-sùil, no osna bhròin o'n chridhe, a tha'n eachdraidh chianail so air a sgrìobhadh; ach ann an dòchas gum feud i bhi tarbhach chum leas spioradail na muinntir a leughas i a chur air aghaidh, le iadsan aomadh gu eòlas tràth a ghabhail air Dia, mothachadh ceart a bhi aca air buntuinneas a fhreasdail, truas altrum 'nan cridheachaibh airson fulangas an cochreutairibh, agus iad féin a bhrosnuchadh chum uidheamachadh tràthail a dheanamh fa chomhair uamhas bàis agus breitheanais a tha 'feitheamh oirnn air fad, 's nach 'eil, 's math a dh'fheuidte, fad' air falbh.

Ann am fior thoiseach an fhogharaidh, dh'fhàg an soitheach beag so a' Ghaeltachd le sèa 's dà fhichead pearsa air bòrd; agus an uair a bha i mar uidhe thri no ceithir do mhìltibh o Ghrianaig, ceann-crìch a turuis, tamull beag roimh mheadhon oidhche, thàinig a h-aon do na soithichibh ùra innleachdach sin a th'air an gluasad le neart teine, gun suim do ràimh no shiùil, da'm b'ainm an Hercules, a nuas oirre 'na làn-chumhachd, agus o dhorchadas

na h-oidhche, leis an t-siubhal mhòr a bha roimpe, cha do mhothaich iad d'a chéile, gus an robh iad co dlùth 's nach robh tilleadh, no seòl-seachnaidh comasach. Cha luaithe bhuail an Hercules an soitheach beag eile na rinn i dà bhloidh dh' i. Is usa gu mòr a smuaineachadh na chur sìos ann am briathraibh, na thachair anns an àm so. Ghlac cuid diùbhsan a bha innte greim air crann agus acfhuinn a' bhàta, fhad 's a shnàmh i; ach cha robh sin fada, oir lìon i gu luath, agus chaidh i fodha. Thuit cuid do na buanaichibh bochda fo chuibhlichibh eagallach na luinge a chuir as doibh, leis an robh iad air an liodairt air an dòigh bu déistinniche smuaineachadh air; ach chaidh a' chuid bu mhò dhiubh, gun chomas air oidheirp sam bith a thoirt chum iad féin a shàbhaladh, gu grad sìos 'an coinneamh a' bhàis sin a thàinig orra air mhodh co uamhasach. As am measg air fad cha do théarnadh ach cearthar,—dà fhirionnach agus dà bhoirionnach; agus chaochail a h-aon diubh sin féin ann an ùine ghéarr. Ma bha aon ni a dh' fheudadh an calldach so a dheanamh ni bu diùbhalaiche na chéile, 's e'n dlù-dhàimh san robh iad. Chaill a h-aon diùbhsan a fhuair gu tìr, a bhean, a mhàthair, agus a phiuthar-chéile; chaill a h-aon eile dhiubh a mac agus a nighean; 's an treas duin' a fhuair gu tìr, a bhràthair agus a phiuthar; air chor 's gu'n robh fir-phòsda agus am mnathan, pàrantan agus an cuid cloinne, bràthairean agus peathraichean, ann an so a' dol fodha le chéile ann an glaic a' bhàis, agus na h-uisgeachan gu là bhràth a' dùnadh thairis orra.

'S e'n ni àraidh a bha 'm beachd nan daoine sin a' fàgail an dùthcha air an àm so, cosnadh fhaotainn rè an fhogharaidh air machraichibh nan Gall. Bu shùnndach a bha iadsan ag amharc rompa chum an là anns am pilleadh iad air an ais a cho-pàirteachadh le comunn an gaoil toradh an saoithreach:

ach so cha do dheònaich Dia. Dhoibhsan chaidh am fogharadh gu grad seachad, agus bha'n samhradh gu h-obann air a chrìochnachadh. Chaidh a' ghrian fodha orra gu bràth, agus ghearradh air falbh iad ann am meadhon an dòchais. Cia anfhann gearr-fhradharcach clann nan daoine ! 's beag a tha fios aca ciod a bheir là mu'n cuairt. Tha ar làithean, gu deimhin, mar leud boise : gu firinneach tha mac an duine 'na staid a's fearr, 'na dhìomhanas. Tha e 'teachd a mach mar bhlàth, ach seargaidh e ; teichidh e mar sgàile ; cha bhi e ni's faide r'a fhaotainn.

*Gliocas air a tharruing o'n sgeul cheudna.*

Bu neo-mhothachail sinn gu dearbh mur h-oidheirpicheamaid gliocas a tharruing o'n eachdraidh mhuladach roi'-ainmichte. Bha àireamh mhòr d'ar luchd-dùthcha féin, air an gairm gu grad ann an làthair Dhé air dòigh ro eagallach. C'uin a dhichuimhnichear an calldach so ann an Eilean Iona ? Ach am bheil guth Iehobhah, ann am bàs obann nam buanach bochda sin, a' labhairt ri neach air bith ach riù-san ? B'e 'n amaideachd dhuinn so a smuaineachadh. Tha gliocas ri fhaotainn uaithe leis gach aon a dh'éisdeas ris an sgeul mar bu chòir dha. O gum biomaid glic, gu'n tuigeamaid so, agus gu'n tugamaid ar crioch dheireannach fainear ! Am bheil sinne a' giùlan do ghnàth air ar cridhe a' chuimhne fheumail, gur creutairean bochda bàsmhor sinn, aig nach 'eil aon latha barantas air bhi beò o Dhia ; gu bheil sinn gach uair d'ar n-aimsir buailteach do fheirg Dhé airson na rinn sinn anns a' cholainn. Am bheil thusa tha a' leughadh so ag uidheamachadh fa chomhair bàis agus sìorruidheachd, agus do ghnàth a' deanamh faireadh a thaobh 's nach 'eil fios agad ciod an t-àm a là no dh'oidhche is toileach leis-san do ghairm air falbh.

Theagamh gu bheil thu òg an tréine do neart; agus, air leat, mòran do bhliadhnachaibh fhathast romhad. O! b'òg, làidir, agus fallain mòran diùbhsan air am bheil sinn an dràst a' labhairt; ach bu ghrad, gun rabhadh, gun bhàirlinn a dhùin tonna na fairge thairis orra, 's a bha'm binn gu sìorruidh agus gu neo-chaochlaideach air a socrachadh, ionnus gu'n robh gach aon do'n dà fhichead pearsa so a chaidh fodha air an àm so ann am priobadh na sùl ann an glòir do-labhairt maille ri Dia, no gu sìorruidh air am fògradh as 'fhianuis. B'ait da rìreadh an smuain gu'n deach iad so uile do nèamh a dheanamh gàirdeachais fa chomhair cathrach Dhé agus an Uain; agus ma bha iad 'nan creidich dhìleas ann an Criosd, 'se so gun teagamh an cor. Cha b'aithne dhuinn iad, 's ged a b'aithne, bu dàna dhuinn breith a thoirt orra; ach 's i 'cheist a thigeadh dhuinne a chur le cùram agus iomaguin, cha'n e am bheil, no nach'eil, gach aon diùbhsan sàbhailte; ach nam b'e toil Dé sinne a ghairm air falbh le sanus co gèarr, am bheil sinne deas agus ullamh? Cha'n fhiosrach sinne ciod a' ghnè bàis a tha 'feitheamh oirnn: tha fios cinnteach againn gum feum sinn falbh; ach c'uin, no c'àite, no cionnus, aig Dia a mhàin a tha brath. Cha'n'eil bàs obann a' feitheamh air gach aon neach: tha cuid ann do 'm bheil Dia a' deònachadh sanus a thoirt fada roimh-làimh, air chor 's gu bheil iad 'gan uidheamachadh féin airson an nàmhuid dheireannaich, am feadh a tha cuid eile air an gairm air falbh, mar bha buanaichean Iona, gu grad, gun fhaireachadh sam bith. A leughadair, bi thusa glic: 's math a dh'fheuidte nach 'eil a' ghairm fada uait.

'S ann air mheadhon-oidhche a thachair an sgiorradh so: gun teagamh mheudaich so an t-uamhas. Tha nì-eigin ann an sàmhchair, agus ann an dorchadas mheadhon-oidhche nach feud gun gach aobhar-eagail eile antromachadh gu mòr. Tha

iolach a' bhàis eagallach air àm sam bith, ach cha 'n'eil e comasach dhuinn sgread oillteil a' bhàis air mheadhon-oidhche o bhuillsgein cuain a chluinntinn gun ghoirisinn agus ball-chrith; agus gu h-àraid 'nuair tha so air a thogail, cha'n ann le aon no dhà d'ar co-chreutairibh ann an gàbhadh; ach le àir-eamh mhòr a' dol fodha san aon àm, mar thachair ann an so. Chualas an glaodh fada o'n àite san deachaidh an soitheach fodha, agus tha iadsan a chual' e ag ràdh nach deach a' ghaoir mhuladach sin fad iomad là agus oidhche as an cluasaibh; nach cual' iad riamh, 's gu bheil dòchas aca nach cluinn, aon ni co déistinneach.

O choslas nan corp a fhuaradh, agus o theisteas nan daoine a thèarnadh, cha'n'eil teagamh nach robh mòran diùbhsan a chailleadh, 'nan suain, 'nuair chaidh iad fodha, agus is dòcha nach do mhosgail iad gus an d'fhosgail iad an sùilean ann an sìor-ruidheachd. 'S ann an so a bha'n caochladh grad; agus ma fhuair iad bàs ann an Criosd bu shòlasach an t-atharrachadh; ach dhoibhsan nach robh ull-amh, cia uamhasach! Bithibhse, uime sin deas, a deir Criosd; oir cha'n aithne dhuibh an t-àm a là no dh'oidhche, san tig Mac an duine. Theagamh gu bheil cuid agaibhse a leughas so fathast ann an suain a' pheacaidh; dùisg thusa tha a' d' chadal, agus gairm air do Dhia. Dean aithreachas; gabh ri Criosd: tha là na tròcair a' dol gu luath seachad, agus tha'n oidhche 'tarruing dlùth anns nach dean aithreachas feum.

'Nuair a ràinig an sgeula muladach so eilean I, sgaoil e gu luath o dhorus gu dorus; cha robh tigh as an robh smùid, anns nach robh gul agus bás-bhualadh: bu déistinneach r'a chluinntinn gaoir nan daoine bochda. Bha'n so banntraichean a' caoidh am fear pòsda ris an do dhealaich iad o chionn là no dhà ann an tréin an neart. Bha ceithir pàr-anta fichead a' caoidh an cuid cloinne, taic an

làithean, agus cas-sheasaimh an sean aois. Bha seachd agus dà fhichead dìlleachdan ag ionndrain an athar agus na màthar sin nach pilleadh tuillidh d'an ionnsuidh. Cruadalach agus fearail mar tha luchd-àiteachaidh nan Eileana; air an sàruchadh, mar is tric a tha iad, le ànnradh cuain, air an claideirt air tìr le saothair ghoirt, tha acasan na cridheachan a's caomhaile agus a's blàithe; agus cha'n'eil air aghaidh an t-saoghail daoine 's toighiche air a chéile na iad. 'S furasda uaithe so a thuigsinn cor truagh muinntir I Chalum-Chille, 'nuair a chual' iad sgeul a' bhròin. Cha b'ioghnadh ged a bha iomad glaodh tiomail r'a éisdeachd 'nam measg.—Là no dhà thairis, agus 's éigin duinn air fad dealachadh; fuasglar gach snuim a tha 'g ar ceangal r'a chéile. Tha àl a' teachd agus àl a' falbh, mar bhuaileas tonn an déigh tuinne air tràigh. Tha gach blàth a' fosgladh, ach 's ann chum seargaidh, agus bàsachaidh. Ciod ì ar beatha ach sgeula goirid géarr—mar bhoillsge' gréine air fàire, no mar bhadan ceò air guala beinne, a dh' fhuadaichear air falbh leis an oiteig a's faoine.

*Laoidh.*

M' athchuinge oirbh a chual' an sgeul,
  Mosglaibh gun dàil, 's bithibh deas;
Có bheir buidheachas san uaigh,
  'S cha tig a h-aon do'n t-sluagh air ais.

Deanaibh obair fad an là,
  'S dorchadas nan tràth d'ur còir;
Mum fàs an teanga gun chlì,
  'S uinneagan a' chinn mar cheò.

Is amhuil mi a's earb 'am preas,
  Gadhar 'ga caol-ruith 'na h-airc;

'Nuair thàrlas i ann an cluain,
  Cha chuimhnich i ruaig no cath.

Mar luing gun seòl mi ann an cuan,
  Doinionn mhòr ri 'bòrd a' strì :
Fhir a dh'fhuasglas air gach càs,
  Glac an stiùir, a's sàbhail mi.

Réitich, a Shlànuighir nam buadh,
  Cala sèimh do m' anam sgìth ;
O 's tusa 'cheannaich mi o'n bhàs,
  A Thriath nan gràs, sàbhail mi!

---

*Innseanach America.*

Dh' éirich fear do Innseanaich America gu moch aon là a dhol a shealg. "Tha mise," a deir e r'a mhnaoi, "a' dol do'n choille a shealg ; 'nuair a mharbhas mi fiadh, thig mi dhachaidh a' d' ionnsuidh-sa 'nuair théid a' ghrian fodha air cùl na beinne." Ràinig e 'choille, agus rè ùine mhòr cha do thachair fiadh air ; ach mu dheireadh chunnaic e damh-féidh, chuir e 'ghunna r'a shùil, loisg e air, agus thuit an damh ; ach cha robh e ach air a leònadh ; dh'éirich e agus thàr e as. Lean an t-Innseanach e, a' cumail seallaidh air ; ach cha robh e 'na chomas teachd am fad urchair dha. Mar so lean e air a thòir, gus an d'fhàg e 'choille, agus thug e car-mu-thom dha, agus chaill e fradharc air. Bha'n t-Innseanach 'ga lorgachadh mar a b'fhèarr a dh' fheudadh e ; ach dh 'fhartluich air cur ris. Chaidh e o chnoc gu cnoc, agus o bhearradh gu bearradh ; ach cha b'urradh dha 'fhaotainn. 'Nuair bha e gu h-airsneulach sgìth, rinn e suidhe, agus le h-aimheal smuaintich e air a mhì-shealbh. 'Nuair a leòn e'm fiadh, shaoil e gum bu chùis da féin e ;

agus am feadh a bha e 'ga ruagadh, bha fiuthair làidir aige gu'n tigeadh e suas ris, agus gum biodh aige féin agus aig a chàirdibh, cuirm shòlasach air, 'an co-chaidreamh a chéile. Luidh mothachadh a challdaich gu tròm air. Bha, rè seal, uiread iomaguin air uime, agus nach d'thàinig e 'na aire gu'n robh e ann an cearna do'n dùthaich air an robh e tur-aineolach; 's gu'n robh dorchadas nan tràth ag iathadh uime. Faidheòidh mhosgladh as an neo-shùnnt so e le sgrèachail nan eun a' fàgail na lòmbair a ghabhail am fois sa' choille. Ghrad dh'éirich e, a' gabhail beachd air an tır m'a thimchioll, agus air faicinn dha gu'n deach a' ghrian fodha, thuig e 'n cunnart anns an robh e. Bu chunnartach dha fuireach far an robh e; agus a thuillidh air sin bha'm beagan lòin a bh'aige air teireachdainn agus bha e fann, sgìth, agus acrach.

Chuir e roimhe pilleadh dhachaidh; agus ge nach robh aon fhiuthair aige gum b'urrainn e 'bhothan féin a ruigheachd an oidhche sin, air leis gu feudadh e teachd gu tigh fialaidh éigin far am faigheadh e biadh car na h-oidhche sin. Leis an dòchas so, chaidh e air aghaidh; ach cha deachaidh e fada gus an d'fhàs an oidhche ro-dhorcha, 's gu'n do mhothaich e gu'n robh e ann an gàbhadh mòr, le dol a stigh feadh cuilce ann am feur-lochan agus ann an làthaich dhomhain. Ach fhuair e as a' chunnart so le faicill agus le teòmachd; agus cha luaithe thàinig e as, na thilg se e féin 'na shìneadh air an talamh, gun fhios ciod an taobh a rachadh e.

Bha tigh tuathanaich dlùth do'n àit air an robh 'n sealgair 'na shìneadh. Chunnaic e rionnag sholuis o aon do na h-uinneagaibh 'nuair a sheall e thaobh tuiteamais san àird sin. Dh'éirich e, 's a' cumail an t-soluis 'na bheachd, dh'fhalbh e, le làn-fhiuthair gu'n gabhadh muinntir an tighe ris le fialachd. Cha b' ann gun strì a ràinig e, agus

chaidh e gu neo-sgàthach a stigh. Bha acras mòr air, agus dh' iarr e gu luath greim arain; ach, ni a chuir mòr-ioghnadh air, fhuair e gu gruamach an diùltadh. Chuir e'n céill gu snasmhor an cunnart as an d'thàinig e, agus am bàs eagalach a bha feitheamh air, mur deònaicheadh iad cobhair dha: ghnàthaich e gach deas-chainnt a bha 'na chomas: ach cha d'thug iad feart as an tuathanach. Cha 'n e 'mhàin sin; ach 's ann a thug e làmh air gunna, agus dh'iarr e air gu h-iargalta e theannadh a mach, no gu'n spadadh se e. Dh' fhalbh an sealgair bochd:, b'fhaoin da tuillidh brìodail a ghnàthachadh; agus le oidheirp a thoirt air fuireach leis an làimh-làidir, cha deanadh e ach sgrios obann a tharruing air féin. Làn feirge, dh' fhàg e 'n tuathanach an-iochdmhor, agus dh' oidheirpich e 'choille a ruigheachd, agus leig se e féin 'na shìneadh aig bun craoibhe. Bha a chridhe duineil ag aomadh fo mhulad, 'n uair a chual' e fuaim dìreach os a cheann. Thàinig so o dha èun mhòr a bha gabhail tàimh 'na geugaibh. Chuir e gu sàmhach urchair 'na ghunna, agus leag e fear dhiubh. Ghrad thug e leis e, agus chaidh e ni b' fhaide a stigh sa' choille, air eagal nan cluinneadh an tuathanach an urchair gum feudadh e teachd air a thòir. Bheothaich e teine agus ròist e'n t-eun; 's an déigh a shàth itheadh, choidil e gu tròm gu maduinn. Dh' éirich e, agus gun tuillidh sgiorraidh ràinig e dhachaidh.

Mu thimchioll da mhìos an déigh so, bha gnothaichean aig an tuathanach a thug air dol fad' air astar o 'thigh féin; agus an uair a bha e air a thurus dhachaidh, chaidh e air seachran ann an coille. Bha'n t-Innseanach a mach a' sealg, agus thachair e air a thaobh tuiteamais, agus dh'aithnich e gu grad am fear a bhuin co mi-chneasta ris. Thàinig e 'na aire gu h-obann dìoghaltas a dheanamh air; ach ghrad-smuainich e gum bu neo-fhiach-

ail an cothrom a ghabhail air duine nach robh fo armaibh. Cha d' aithnich an tuathanach e; agus dh' asluich e gum biodh e co math 's a sheòladh air a shlighe. Thubhairt an t-Innseanach gu ciùin ris, gum bu chunnartach dha oidheirp a thoirt air a thurus an oidhche sin; ach nan rachadh e leis-san chum a thighe, agus fuireach an nochd, gum b'e a bheatha gus an ni a b' fhèarr a bha 'na bhothan bochd-san. Dh' aontaich an tuathanach gabhail ris a' chuireadh, air dhà bhi feumail air gabhail mu thàmh, a thaobh sgìos agus acrais. Chaidh e leis an Innseanach a dh' ionnsuidh a thighe, agus bhuin e ris le sàr-bhiatachd.

Air a' mhaduinn am màireach, thairg e co-leasachadh dha airson a dhragha; ach cha ghabhadh an t-Innseanach ni air bith 'na éiric, ag radh, gu'n robh toileachadh gu leòir aige, a chionn gu'n tug e aoidheachd do dhuine a dh' fheudadh le bhi as eugmhais, bhi air a chall sa' choille. Agus an àite luachsaothaireach a ghabhail uaithe, thairg e dha dol leis uidhe àraidh air a thurus.

An déigh dol greis air an aghaidh, thàinig iad gu mullach àrd, 'an sealladh tighe an tuathanaich. Sheas an t-Innseanach gu grad, agus thubhairt e r'a cho-fhear turuis, "Am bheil thu 'ga m' aithneachadh? Mu thuaiream dà mhìos roimhe so, thàinig mi air éiginn a chum do thighe gu fann sgìth." Ghradaithnich an tuathanach e, mhothaich e agartascoguis, agus bha e dol a ghabhail a leisgeil airson mar rinn e; ach chuir an t-Innseanach 'na thosd e, agus thubhairt e ris, "Dh' iarr mi ort greim arain; dhiùlt thu mi. Dh' innis mi dhuit gu'n robh mi dlùth air a' bhàs; thug thu do ghnàth an diùltadh dhomh. Dh' iarr mi 'n sin ort e ann an ainm do Dhé; ghlac thu do ghunna. B' oillteil do ghnùis. Dh' amhairc mi oirre: dh' fhàg mi do thigh. Thionndaidh mi o d' dhorus, ag ràdh, Feuch so far am bheil an duine geal a chòmhnuidh, nàmhuid

a' choigrich! Am bheil a nis eagal ort gu'n tog mi mo làmh a' t'aghaidh? Cha ruig thu leas; na biodh eagal ort; sud agad do thigh; rach dhachaidh, agus bi subhach maille ri d' mhnaoi agus ri d' chloinn; ach cuimhnich nach cuir thu 'm feasd an t-acrach air falbh o d' dhorus; oir cha'n fhios duit ciod a thàrlas duit féin."

---

## *Mu Bhàs Màthar.*

Is muladach do mhuinntir òg, os ceann aon ni eile, bàs màthar; bàs na bana-charaid sin a's dlùithe, a's dìlse a bh' aca air thalamh, ris am bu chleachdadh dhoibh amharc suas leis an urram a b' àirde, d' am b' àbhaist doibh an iomaguin innseadh, an cridheachan fhosgladh, agus air 'n do chàirich iad an làn-earbsa gun eagal gun sgáth. Cha'n'eil deuchainn eile is urrainn teachd an rathad muinntir òig do'n dù barrachd bròin a dhùsgadh na bàs màthar chaoimh. Tha so soilleir ma bheir sinn fainear nach 'eil gràdh san t-saoghal a dh' fheudar a choimeas ri gràdh màthar d'a sliochd. Feudaidh foill a bhi anns gach càirdeas eile, ach foill cha robh 's cha bhì sa' chàirdeas so. Feudaidh gràdh muinntir eile bhi blàth, ach cha'n fheudar a choimeas ri blàthas a' ghràidh sin a tha ann an uchd na màthar. Is suarach leatha-se fois agus tàmh, suain na h-oidhche, agus saothair an là air sgàth a cloinne. Ma tha iadsan ceart, tha ise toilichte. Nach dù do'n leanabh a bhi brònach le bàs na màthar! Bu taitneach leamsa, a deir e, 's e 'ga caoidh, cainnt a caoimhneis agus uirghioll a gràidh; ach 's fuar an nochd anns an ùir an cridhe leis am b' ionmhuinn mise; agus na gairdeinean leis an tric a dh' altrum i mi le gràdh: tha na bilean sin as am minic a

thàinig còmhradh a' chaoimhneis, agus comhairle na céille, a nis 'nan tosd ann an suain a' bhàis.

Ann am bàs màthar tha clann a' call a' chùraim fhaicillich nach mothaich iad am feasd tuillidh. Cha'n'eil e comasach an imcheist a tha màthair a' fulang airson a cloinne a thuigsinn, ach leò-san a dh' fhiosraich e. Am bheil, gu dearbh, aon aobhar imcheist eile aig màthair ach a teaghlach; agus cha'n iomaguin thulgach a bhios aice, ach a là 'sa dh' oidhche fhad 's is beò i, agus gu tric ann an glaic a' bhàis, anns an osna leis am bheil an deò a' fàgail a' chuirp, tha 'h-ùrnuigh dheireannach a' dol suas as an leth. 'Nuair dh' fhalbhas ise an ioghnadh iadsan a bhi fo bhròn! Cò ris a nis a chuireas iad an comhairle ann an là na h-airc; agus cò bheir dhoibh misneach ann an àm am bròin? Dh' fhalbh ise a rinn faire orm mar aingeal frithealaidh; dh' fhalbh i air an t-slighe as nach pill i. 'S nàdurra dhoibh, uime sin, gu'n ionndrain iad a bàigh. 'An àm tinneis, cò bha co furachair? An robh làmh eile ann a laimhsicheadh a' chreuchd gun a leòn, mar dheanadh ise? Cò a cheartaicheas a' chluasag air adhart leabaidh na h-euslainte mar dheanadh ise? Riamh cha d'thug i suas a dùil: ged a bha 'sùil a' sileadh, cha chualas a gearan. Ged a thigeadh a' chlann gu bochduinn cha'n fhaicte caochladh air a gnùis. Roinneadh i riu an greim mu dheireadh: ge nach biodh aice ach làn an dùirn do mhin, bu leòsan e fhad 's a mhaireadh e. Ged a bheireadh teanga a' mhì-ruin beum dhoibh, cha'n éisdeadh i ri tuaileas, agus cha chreideadh i droch sgeul.

Ann am bàs màthar tha muinntir òg a' call na comhairle a's prìseala. Tha clann òg aineolach mu'n t-saoghal, agus mu chuilbheairtibh an t-sluaigh: tha iad gach àm ann an cunnart a bhi air am mealladh le baoth-chàirdeas mi-dhileas; ach cealg cha'n'eil ann an comhairle màthar. Cha ruigear a leas nì sam bith a chleith uaipe; agus

bheir i a comhairle ann an caoimhneas cainnte le caomhalachd agus bàigh. Nach d' fhiosraich cuid agaibh so ann an làithibh 'ur n-òige; agus nach brònach ri smuaineachadh, nach 'eil a gliocas ni 's faide agaibh? Cò a stiùr sibh gu cathair nan gràs 'nur leanabas? Cò a theagaisg dhuibh an glùn a lùbadh, 's a chuir briathran freagarach 'nur beul? Cò labhair ribh mu ghràdh 'ur n-Athar nèamhaidh, a dh'innis duibh mu Chriosd, agus a dh'aom sibh gu cobhair agus stiùradh Spioraid nan gràs asluchadh? A chaoidh cha'n fheòraich i dhibh tuillidh, An do chuimhnich sibh an diugh air Dia? Cha tog i leibh tuillidh an laoidh: cha téid i tuillidh roimhibh do thigh Dhé: cha suidh sibh tuillidh leatha a dh'éisdeachd an fhocail. Tha'n t-àit am b'àbhaist di suidhe aig bòrd a' chomanaich,—am Bìobull as am bu ghnàth leatha focal na slaint' a leughadh,—an leaba as an do chuir i suas a choilion ùrnuigh air mo shon, air an do ghabh mi a cead deireannach, nach dì-chuimhnich mi a chaoidh; tha so uile a' toirt ann am chuimhne na chaill mi: gu'n tugadh Dia comas domh feum iomchuidh a dheanamh dheth.

---

## *Mu cho-fhurtachd an déigh Bàis Màthar.*

THA bàs màthar, da rìreadh, 'na aobhar-bròin; ach buidheachas do Dhia, cha'n'eil clann air am fàgail gu bròn mar mhuinntir aig nach 'eil dòchas. Tha sòlas a' sruthadh o'n fhiosrachadh gur h-ann o làimh Dhé féin a tha'n deuchainn so a' teachd. 'Se so a thug air righ Daibhidh a ràdh ann an là a bhròin, "Tha mi balbh, cha'n fhosgail mi mo bheul; oir is tusa féin, a Dhé, a rinn e." Is amaideach faoin an ni do chreutairibh gèarr-sheallach, mar a ta sinne, a bhi ri monmhur fo bhuintinneas freasd-

ail an Ti naoimh sin a tha glic 'na chomhairle, agus glòrmhor ann an neart. 'S ann ris féin a tha sinn an earbsadh airson gach sochair agus sòlas a th' againn. Nach mì-chiatach a thig e gearan a dheanamh, agus diùltadh strìochdadh 'nuair is deònach leis-san aon bheannachd a bhuilich e féin òirnn, a ghairm air falbh. O! b'fheàrr gu'n robh e againn mar chainnt, 'S tu féin a rinn so, O mo Dhia, gu ma beannaichte t'ainm!

Thigeadh dhuinn a chuimhneachadh, nach bith feargach gun iochd a tha toirt gach atharrachadh do'n ghnè so mu'n cuairt; ach esan, Athair caomh nan uile thròcair, aig am bheil an gràdh a's àirde d'a mhòr-theaghlach. 'S e Dia a thug mu'n cuairt an ni a dh'fhàg mise co cianail; 's e féin a dh'àithn an t-àm agus an dòigh bu fhreagaraiche. Ann an gliocas neo-mhearachdach, ann am maitheas neo-chrìochnach, bha e uile air a shocrachadh; agus uair no uaireigin, san t-saoghal so no san t-saoghal ri teachd, tuigidh sinn gur h-ann mar so a bha. Tog, uime sin, do mhisneach, thusa tha fo bhròn: bi taingeil gu'n robh ise 'dh'fhalbh air a caomhnadh co fada; abair ann an creidimh strìochdta mar thubhairt Iob, "'Se Dia thug dhomh, 'se féin a thug uam; gu ma beannaichte gu'n robh ainm an Tighearna."

Nach culaidh-shòlais dhuit a thoirt fainear nach robh aon sochair a thàinig riamh a' d'ionnsuidh o d' mhàthair a dh'fhalbh, nach'eil r'a fhaotainn o Dhia, anns an tomhas a's àirde agus a's iomlaine. Bu mhòr gràdh do mhàthar do d' thaobh; ach an coimeas e ri gràdh Dhé a tha dol thar gach uile eòlas? Ann an oidhche 'bhròin tog do ghuth, agus seinn moladh agus cliù na tròcair sin a mhaireas gu bràth, agus a' ghràidh chaoimhneil sin a's fèarr na beatha. B'i so laoidh-bhàis do mhàthar, agus am bi i air a dì-chuimhneachadh leatsa ann an là do bhochduinn?

An robh bàigh aig do mhàthair do d' thaobh, agus an do ghabh i cùram dhìot? tilg gach cùram air Dia, oir cha dìobair esan thu, 's cha tréig. Eadhon a nis féin, 'nuair a tha thu'n impis fàilneachadh tha esan a' togail suas air do shon càirdean, agus tha sòlais aige air an tasgaidh fa d' chomhair 'na àm math féin. Aon osna cha'n éirich o t' uchd gun fhios da: dean do ghearan ris, gheibh thu cobhair agus sòlas.

Gheibh thu co-fhurtachd ann am bàs màthar le bhi 'coimhlionadh, mar bheir Dia cothrom dhuit, gach deagh rùn a bha 'na cridhe. Smuainich leat féin ciod an ni a bheireadh am barrachd sòlais d'ise nam biodh i 'làthair; oidheirpich sin a dheanamh, agus gheibh thu toileachas-inntinn mòr ann an là a' bhròin. Am bheil bràithrean no peathraichean òga maoth agad; ciod, air leat, mar bu mhath le d'mhàthair gu'n gnàthaicheadh tu iad? Oidheirpich so a dheanamh; 's ged a robh an rathad duilich, cha bhi do shaothair gun duais. An robh iomaguin oirre-se mu 'muirichinn 'an àm dealachaidh riu? As uchd na rinn ise riamh air do shonsa, bi thusa mar is urradh dhuit an àite pàranta dhoibhsan. An robh sonas an anama, os ceann gach ni eile, a' dùsgadh suas cùram 'na cridhe? saoithrich thusa, agus cleachd gach dìchioll, chum gum bi ìomhaigh Chriosd air a chruthachadh annta. Mar so, cha'n 'eil uair a smuainicheas tu oirre-se a dh' fhalbh, nach faigh thu sòlas; cha'n'eil uair a shuidheas tu air an fhòid ghuirm a tha thairis oirre, nach mothaich thu subhachas inntinn: 's an uair a choinnicheas sibh air nèamh, cuiridh i fàilte ort le deòthas co àrd 's nach 'eil e nis comasach do d' chridhe a thuigsinn.

Am bheil thu fo bhròn airson bàs màthar chaoimh, 's am bu mhiann leat co-fhurtachd fhaotainn? Bi thusa mar bha ise, cuimhneachail air Dia, gràdhach mu d' Shlànuighear, agus do ghnàth a' leagail do

thaic air an Spiorad. Cha'n'eil aon sòlas a's àirde na bhi strì gu ruigheachd air na gràsaibh agus air na beusaibh airson an robh na daoine math o'n d'thàinig sinn co ainmeil. Am bi sinne 'nar cealgairibh, agus iadsan, 's math a dh'fheuidte, a' toirt fainear ar giùlain? Nar leigeadh Dia gu'n tugamaid tàmailt air cuimhne no deagh ainm nam pàranta matha o'n d'thàinig sinn. Nach brosnaich e sinn gu bhi faicilleach, ann an dòchas àrd gu bheil an t-àm a' teachd anns an abair iadsan, 's iad 'gar tiomnadh suas do Dhia, Feuch, a Thighearna, an so tha mise agus na leanabain a thug thu dhomh.

Anns an àite mu dheireadh, tha co-fhurtachd againn fo bhàs màthar o chreidsinn gu bheil ise sona, gu'n coinnich sinn faidheòidh ann an dùthaich àghmhoir bheannaichte, far nach bi dealachadh ni's mò; far nach bi airsneul, no caoidh, no bàs tuillidh.

Dh'fhàg spiorad do mhàthar a' cholann, ach c'àit an deachaidh e? Fosgail Soisgeul Chriosd agus chì thu gu bheil spioraid nam firean maille ri Dia; agus am feadh a tha thusa ri bròn, gu bheil iadsan a' sealbhachadh sòlais bhuan mhaireannach. Dh'ise dh'fhalbh, tha gach cùram agus othail shaoghalta am feasd seachad. Tha i maille ri Criosd far an deachaidh e dh' uidheamachadh àite-còmhnuidh d'a luchd-leanmhuinn. Chuala tu i 'g ràdh riut gu'n robh fiuthair aice do choinneachadh air nèamh; agus chuir i mar fhiachaibh ort, a bhi dìleas gu bàs: éiridh a' cholann sin a chunnaic thus' air a càramh fò'n fhòid, san ùir far am bu mhiann leatsa an déigh bàis codal, fathast, neo-thruaillidh agus neo-bhàsmhor. Buailidh an cridhe sin a bu bhlàithe, ni's blàithe na rinn e riamh; agus fosgladh na sùilean sin a bha làn do chaoimhneas, an déigh so, ni's carthannaiche na bha iad riamh. Paisgidh na gàirdeana sin a ghiùlain thu a' t'òige le bàigh, thu fathast 'nan glacaibh; agus canaidh

na bilean sin le fàilt' an àigh—Gu'n robh Dia gràsmhor dhuit, O! mo mhac!

---

*Mu na h-Ainglibh Naomha.*

THA na h-aingil naomha air an leigeil ris duinn ann am focal Dé mar bhithean àrda a tha àluinn, glic, cumhachdach, math, agus sona os ceann aon ni is urrainn duinne a thuigsinn no a smuaineachadh. 'Se seadh an fhocail so Aingeal, teachdaire. Tha iad air an ainmeachadh 'nan àrd-chaithrichean, tighearnais, uachdaranachd, agus cumhachd: tha iad, mar an ceudna, air an ainmeachadh Cherubims anns am bheil lànachd eòlais, agus Seraphims, no bithean lasrach; ainmean a tha leigeil ris duinn gu soilleir an inbh àrd anns am bheil iad air an càramh le Dia. Tha iad air uairibh air an ainmeachadh Reulta na maidne, a' leigeil ris duinn àilleachd agus maise nam bith naomha so, teachdairean Chriosd, àrd Ghrian na fìreantachd. Tha na bithean cruthaichte eile fòdhpa ann an urram, 's 'nan ìochdarain doibh ann an inbh. Tha so soilleir ma bheir sinn fainear an t-ionad anns am bheil iadsan a' gabhail an naomh-chòmhnuidh. "Is mise Gabriel," deir an t-aingeal a thàinig a dh'ionnsuidh Shecharias san teampull, "Is mise," deir esan, "a sheasas 'an làthair Dhé;" agus tha'n diadhair Eoin ag ràdh, "Ann am meadhon na righ-chathrach, agus mu'n cuairt do'n righ-chathair, sheas na h-aingil, agus cha do sguir iad a là no dh'oidhche ag ràdh, Naomh, naomh, naomh, an Tighearna Dia uile-chumhachdach, a bhà, a tà, agus a bhitheas;" agus ann an àit eile, "Sheas na h-aingil uile timchioll na righ-chathrach, agus rinn iad aoradh do Dhia." Tha'n ni ceudna air a leigeil ris duinn ann an iomad àite do na Scriobtuiribh

naomh mu thimchioll nan aingeal, gu bheil iad a' seasamh ann an làthair Dhé, a' cuairteachadh a chathair-rìoghail, agus do ghnàth ag aoradh aig a chosaibh. 'S furasda thuigsinn uaithe so gur h-àrd agus urramach an inbh anns am bheil iad air an càramh, agus gur h-ann doibhsan a bhuineas an t-urram a's àirde am measg nan uile bhithibh cruthaichte. Tha'n fhìrinn cheudna soilleir o dheàlradh glòir nan aingeal sin a chunnacas air uairibh san t-saoghal so. An uair a thàinig an t-aingeal a thogail air falbh na lice a bha air uaigh Chriosd, "Bha 'ghnùis mar dhealanach, agus 'eudach geal mar shneachda."—"Chunnaic mi," a deir an diadhair Eoin, "aingeal cumhachdach eile a' teachd a nuas o nèamh air a sgeadachadh le neul, agus bogha-frois air a cheann, agus 'aghaidh mar a' ghrian." B'i so a' ghlòir agus a' mhaise a chòmhdaich na bithean àrda so, air dhoibh a bhi mach air teachdaireachd Dhé, a' cur an céill a thoile.

Tha na buaidhean a's àirde 's urradh creutairean cruthaichte a chleachdadh air am buileachadh air na h-ainglibh. Oir, anns a' cheud àite, tha cumhachd iongantach aca; tha iad air an ainmeachadh "cumhachda" nèimh, mar tha'n Salmadair ag ràdh, "aingle treun 'an neart." Is ioma soilleireachd a th'againn air cumhachd nan aingeal anns na leabhraichibh naomh. Thug aingeal sgrios ann an trì làithibh air deich mìle 's tri fichead do mhuinntir Iudah agus Israeil, airson peacaidh Dhaibhidh ann an àireamh an t-sluaigh. Thug aingeal sgrios air armailt mhòr Shenacherib ann an aon oidhche. Tha aingeal air a nochdadh dhuinn ann an leabhar taisbein Eoin, a' glacadh ceithir ghaothan an athair 'na dhearnaibh, agus a' toirt a mach breitheanais an Tighearna ann an aghaidh saoghail aingidh. Anns an leabhar cheudna tha ioma soilleireachd againn air cumhachd nan aingeal, mar chì iadsan leis an àill a rannsachadh.

Tha na h-aingil naomha siùbhlach, ealamh, ullamh, ann an tomhas a tha do-thuigsinn dhuinne.

"'Se féin a rinn na h-aingil fòs,
'Nan spioraid làidir thréun';
'Se rinn 'nan teine lasarach,
A theachdairean gu léir."

Tha'n luathas air a choimeas ri luathas na gaoithe ag oibreachadh le cumhachd teine lasarach. Tha eachdraidh againn ann an leabhar Dhanieil ix. caib., far am bheil e air 'innseadh dhuinn gu'n do chuir Daniel 'aghaidh ris an Tighearna Dia, 'ga iarraidh le trasgadh, a' deanamh ùrnuigh agus aidmheil; agus am feadh 's a bha e 'labhairt, tha sinn a' leughadh gu'n d'thàinig an t-aingeal Gabriel a nuas mu àm na h-iobairt-fheasgair, a thoirt gliocais agus tuigse dha, eadhon o nèamh, am feadh 'sa bha e ri ùrnuigh; luathas a tha fada os ceann aon ni is comasach dhuinne a thuigsinn.

Tha òige shìorruidh nach searg 's nach fàilnich mar bhuaidh àrd aig na h-ainglibh. Bha na h-aingil a chunnaic Muire aig uaigh Chriosd, ged bha iad san àm sin ceithir mìle bliadhna dh'aois, mar dhaoinibh òga air nach d'thàinig atharrachadh no caòchladh crutha. Bha orra blàth àluinn a bha ùrar, òg, agus a mhaireadh mar sin gu bràth. Riamh cha d'fhiosraich iad uireasbhuidh no dìth. Cha do dhochainneadh riamh iad le tinneas, cha mhò a dh'fhairich iad dòlas. Air goirteas tha iad aineolach, agus tha aoibhneas agus sìth a' gabhail tàmh 'nan uchd.

Tha eòlas àrd aig na h-ainglibh naomha. Thugadh ceudfàithean inntinn doibh freagarach do mhic Dhé, a chruthaicheadh gu seasamh mu thimchioll a chathrach-rìoghail, agus an t-àite 's àirde a lìonadh 'na rìoghachd shiorruidh. Bha iadsan do ghnàth a chòmhnuidh san t-saoghal sin far am bheil

firinn gun truailleadh a' riaghladh, far am bheil eòlas neo-mhearachdach aig gach aon, anns am bheil gach dìomhaireachd air a dheanamh soilleir, agus uile bhuintinneas Dhé, ann an lìonmhoireachd 'oibre, air feadh farsuingeachd an domhain mhòir gu h-uile air a thuigsinn. San àite bheannaichte sin tha na h-aingil a nis a chòmhnuidh os ceann sèa mìle bliadhna, a là 's a dh'oidhche a' breithneachadh air oibribh glòrmhor Dhé. Fadal no sgìos cha 'n aithne dhoibh; oir cha'n fhàilnich neart agus càil an inntinn: tha iad a' sìor-mheudachadh ann an eòlas, a' dol air an aghaidh o linn gu linn. Tha uil' oibre an Dé mhòir a' fosgladh a mach ni's farsuinge rompa, air chor 's gur soirbh dhuinn a thuigsinn gu bheil eòlas àrd mar bhuaidh aig na h-ainglibh naomha.

Cha lugha 'n tomhas anns am bheil naomhachd aca. Cha ruigear a leas so a dhearbhadh. Tha 'n iolach ait a thog iad 'nuair a chruthaicheadh an saoghal,—an laoidh bhinn a sheinn iad 'nuair a rugadh an Slànuighear,—an gàirdeachas caomh a tha 'nam measg co luath 's a ni peacach aithreachas; tha so uile a' soilleireachadh dhuinn naomhachd agus àilleachd anama nan aingeal. Tha iad air an ainmeachadh bithean lasarach, a' leigeil ris duinn a' ghràidh shìorruidh a th' air 'fhadadh 'nan uchd, nach mùch 's nach téid as, ach a tha 'sìor ghabhail le lasair dhealrach an taobh a stigh dhiubh. So an gràdh gun chaochladh a fhreagras dhoibhsan a tha 'seasamh 'an làthair Dhé, a tha chòmhnuidh maille ris, a' sealbhachadh a chàirdeis, agus a' cur an céill dreuchdan glòrmhor a rìoghachd. 'S ann doibh fein a thig an t-òran binn sin a sheinn, " 'S naomh thusa, O! Thighearna 's a Dhé; tha nèamh agus talamh làn do d' ghlòir, O Thighearna nam feart!"

Mu thimchioll gnàthachadh nan aingeal, agus an obair anns am bheil iad a' saoithreachadh, feudar a ràdh, gu bheil iad a' seasamh 'an làthair

Dhé, a' toirt glòir d'a ainm, 's ag aoradh dha. 'Nuair a leag e stéigh an domhain, bha na reulta maidne so, ann an toiseach am bith, maille ris; agus an uair a bha'n obair crìochnaichte, sheinn iad le chéile, agus rinn iad gàirdeachas mòr. Bha iad san làthair 'nuair a thugadh seachad an lagh air Sinai; lean iad Criosd a dh'ionnsuidh an t-saoghail so: bha iad leis ann an ioma cruaidh-chàs; dh'éirich iad maille ris 'nuair a thug e buaidh air a' bhàs, agus a chaidh e suas do nèamh, a' toirt bruid 'am braighdeanas; agus 'an deireadh an t-saoghail, 'nuair thig e thoirt breth air beothaibh agus air marbhaibh, cuiridh e 'aingil a mach roimhe, a dhùsgadh nam marbh o'n leapaichibh-tàimh; agus dealaichidh iad na h-ionracain o na h-aingidh, ceart mar thearbas buachaille na caoraich o na gabhraibh. Tha Dia 'gan gnàthachadh ann an oibribh a fhreasdail san t-saoghal so, a nuas o'n là sin san d'fhàg ar ceud sinnsir gàradh Edein. Gu h-àraidh tha iad a' freasdal do mhuinntir dhìleas Dhé. Tha iad, mar tha Pòl ag ràdh, 'nan spioradaibh frithealaidh, air an cur a mach a fhrithealadh do oighreachaibh a' gheallaidh; a' dìreadh 's a' téarnadh o nèamh gu talamh, 's o thalamh gu nèamh, mar chunnacas le Iacob iad a' coimhlionadh an dleasnais mhòir.

Agus a nis, nach sòlasach a bhi smuaineachadh air na h-ainglibh naomha: tha gach ni tha air a leigeil ris duinn umpa, taitneach, ma 'se amhàin na h-ainmean a bhuineas doibh; tha so féin a' dùsgadh smuaintean àrda. 'S iad so na spiorada àluinn sin a dh'éirich gu bith fo chumhachd Gréin na fireantachd ann an òg-mhaduinn an latha shìorruidh, a dh' éirich, a dh'fhosgail suas, agus a thàinig fo bhlàth fo na gathaibh neo-chruthaichte aig bruaich aibhne na beatha, 's a dh'àraicheadh suas fo dhrùchd na neo-bhàsmhoireachd. Is spiorada iad a tha 'siubhal gun sgìos le cumhachd nach d'fhiosraich airsneul,

's nach iarr tàmh. Tha'n còmhnuidh ann an nèamh nan nèamh, an ceud saoghal, an saoghal a's fèarr a chruthaichear gu bràth, ionad-còmhnuidh an Dé bheò, far am bheil sìth agus gràdh agus sòlas buan nach caochail air feadh linntean na bith-bhuantachd. Is iadsan, ma tà, da rireadh maithean, àrmuinn, agus flaithean an domhain.

Ach 's feumail dhuinn fheòraich ciod anns am bheil maise nan aingeal a' co-sheasamh? Tha 'cheist soirbh r'a freagradh: thà 'nan naomhachd; 'se so an tobar o 'm bheil sruthan an àilleachd agus an glòir gu h-uile ag éiridh. Tha aingil ann nach 'eil naomh, a bha aon uair co àrd dhealrach riùsan mu 'm bheil sinn a' làbhairt, aig an robh na h-aon bhuaidhean riùsan, agus aig am bheil fathast mòran d'an cumhachd 's d'an eòlas; ach chaill iad an naomhachd; thuit iad o so, 'nuair a dh'éirich iad ann an ceannairc 'an aghaidh Dhé. Chinn iad suas o'n àm sin 'nan deamhnaibh, agus 's e ifrinn is àite còmhnuidh dhoibh. 'S e 'm peacadh a dh'fhàg an t-àite sin co dubh dhorcha, co oillteil agus co eagalach. 'Se 'm peacadh a lìon e le dòlas, le bròn, agus eu-dòchas. 'Se 'm peacadh a chruthaich ifrinn, a thog balla a' phrìosain dhòinich, a chuir na croinn air na dorsaibh iaruinn, a sgaoil neòil an dorchadais thairis air, a dh'fhadaidh an teine nach mùch, a dhùisg na h-osnaidh eagalach 's an tath-ghairm mhallaichte a tha air an aithris ann an ionadaibh na dòruinn, agus air nach téid casg gu suthain no gu sìorruidh. 'Se 'm peacadh a rinn na h-aingil sin, a bha aon uair a' cuairteachadh cathair Dhé 'nam breugairibh, 'nan luchd-dìtidh, 'nan naimhdibh, 'nan luchd-sgrios agus millidh. Nach iongantach, nach uamhasach an t-atharrachadh! Cia sgreamh ail, eagalach an nì a thug so uile mu'n cuairt!

Mothaicheamaid cia mòr an dealachadh a th' eadar na h-aingil naomh agus clann nan daoine. Cha'n'eil e comasach dhuinn smuaineachadh mar

bu chòir dhuinn orrasan gun bhi air ar n-irioslachadh 'nar barail féin. Aingil agus daoine! is uamhasach an t-eadar-dhealachadh! Iadsan co àrd, co beusach, co sona; clann nan daoine co suarach, co peacach, co truaillidh! 'S math a thig dhuinn a bhi iriosal; gabhamaid nàire g'ar n-ionnsuidh féin as leth ar cealgaireachd, ar n-an-diadhachd, ar n-uaill, ar n-árdan, agus ar n-amaideachd! Ged is ìosal ar n-inbh san t-saoghal so, gidheadh tha sinn uaibhreach, féin-spéiseil. Ard ged a tha na h-aingil, cha'n'eil uabhar annta, a chionn nach 'eil iad peacach; oir is ann o pheacadh a tha àrdan agus uaill. Dlùth mar tha na h-aingil air caithir Dhé, cha suarach 'nam beachd an t-ionracan a's ìsle air thalamh, agus cha leasg leo fritheāladh dha. Bu bhochd Lasarus truagh: rinn daoine dìmeas air; ach co luath 's a thilg e'n deò, theiring na h-aingil a dh' iomchar 'anama do thigh agus do làthaireachd a Dhé.

Agus a nis, nach bu bheannaichte 'n t-atharrachadh a thigeadh air an t-saoghal, nan cinneadh daoine cosmhuil ri ainglibh; nan ruigeadh iad air an spiorad, 's nan leanadh iad an giùlan? Cha'n'eil eòlas aig na h-ainglibh air leisg, air ceilg, air foill, eud, farmad, no mì-run; cha mheall na h-aingil, cha thruaill, 's cha bhrath iad. Cha chleachdadh leòsan an aimsir a chaitheamh ann am faoineachd gun stà, no ann am baoth-shùgradh: cha dean iad tarcuis air a chéile: cha'n aithne dhoibh comhstrì no iorghuill, agus sannt cha d' fhiosraich iad riamh. O! nam biodh muinntir an t-saoghail mar so, bhiodh an talamh 'na shamhladh air nèamh; oir ciod anns am bheil an t-eadar-dhealachadh a' co-sheasamh, ach gu bheil fior naomhachd san dara àite, agus peacadh san àit' eile? Tha na h-aingil naomha; ach tha sinne peacach: tha'n t-ionad-còmhnuidh acasan, uime sin, sona, subhach; agus an t-ionad-còmhnuidh againne dubhach, brònach.

Cia glòrmhor cor nam fìrean! air chionn là a' bhreitheanais, bithidh iad, deir Criosd, cosmhuil ris na h-ainglibh, agus deàlraichidh iad mar a' ghrian ann an rìoghachd an Athar. Cosmhuil ris na spioradaibh àillidh eile sin, bithidh iad 'nam mic agus 'nan rìghribh, agus 'nan sagartaibh do Dhia, a' co'-riaghladh maille riu gu suthainn agus gu sìorruidh.

Dùisg, O m'anam! gairm air do Dhia, agus oidheirpich ann an neart an Spioraid do làn-thaic a chàramh air Criosd, agus ruigheachd air an oighreachd a tha 'feitheamh air na naoimh ann an rìoghachd na glòire. Amen.

---

## *Mu Mhòrachd Dhé.*

Ciod e Dia, no ciod e 'ainm?
Cha tuig na h-aingil 's àirde 'n glòir.
Tha e 'na sholus deàlrach glan,
Far nach ruig sùil no smuain 'na chòir.

Uaith féin a ta a Bhith a' sruth,
Neo-chruthaichte 'na uile bhuai'bh;
Neo-chrìochnaichte 'na nàdur féin,
'S féin-dhiongmhalta g'an cumail suas.

Cha robh e òg, is sean cha bhi,
O shìor gu sìor gun chaochladh staid;
Cha tomhais grian no gealach 'aois;
Oir 's nithe caochlach iad air fad.

'Nuair thaisbeanas e 'ghlòir 'na ghràs,
Bi'dh là neo-bhàsmhor 'teachd o 'shùil;
'S grad chuiridh sluagh nan nèamha àrd,
Le'n sgiathaibh sgàile air an gnùis.

'S ma thaisbeanas e 'ghnùis 'an gruaim,
Grad sgaoilidh uamhunn feadh nan speur:
Roimh 'achmhasansa teichidh 'n cuan,
'S le geilt-chrith gluaisidh 'n cruinne-cé.

Ta obair nàduir 'searg 's a' fàs,
O chaochladh tha'd gu caochladh ruith;
Ach 'uile thionnsgans' tha'd 'nan aon,
Gun trao'dh no lìonadh air a Bhith.

'Nuair chuala neo-ni guth a bheòil,
Ghrad leum 'na bith a' chruitheachd mhòr,
An cruinne so le 'uile làn,
'S na nèamha àrd le'n uile shlòigh.

'N sin dhearc air 'oibrichibh gu léir,
'S gach creutair bheannaich e 'nan staid;
'S cha d' fheum ath-leasachadh air ni
Am measg a ghnìomharaibh air fad.

Air clàr a dhearn' tha dol mu'n cuairt
Gach reull a ghluaiseas anns an speur;
An cruthach' gu léir tha stigh 'na ghlaic,
'S a' deanamh taic d'a ghàirdean treun.

Co chuairticheas do Bhith a Dhé?
An doimhne shluig gach reusan suas;
'Nan oidheirpibh tha aingil 's daoin'
Mar shligibh maoraich 'glacadh 'chuain.

O bhith-bhuantachd tha thus' a' d' rìgh,
'S cha'n'eil san t-saoghal ach ni o'n dé;
O's beag an eachdraidh chualas diot,
'S cha mhòr do d' ghnìomh a tha fo'n ghréin.

Ged thionndadh 'ghrian gu neo-ni rìs,
'S gach ni fo chuairt a soluis mhòir;

'S co beag bhiodh t'oibre 'g iùnndrain uath'
'S an cuan ag iùnndrain sil' a' mheòir.

An cruthach' cha dean le 'uile ghlòir,
Làn fhoillseachadh air Dia nam feart.
Cha'n'eil 's na h-oibribh ud gu léir,
Ach taisbean eàrlais air a neart.

Le'r tuigse thana 's dìomhain duinn
Bhi sgrùdadh 'chuain a tà gun chrìoch ;
An litir 's lugha dh' ainm ar Dé,
Is tuillidh 's luchd d' ar reuson i.

Oir cha'n'eil dadum cosmhuil riut,
Am measg na chruthaich thu gu léir;
'S am measg nan daoine cha'n'eil cainnt
A labhras t'ainm ach t'fhocal féin.

---

*Mu thimchioll a' Bhìobuill.*

THA am focal *Bìobull* a' ciallachadh *leabhar;* do bhrìgh gur e an t-aon leabhar e a's airidh bhi air a leughadh gu dùrachdach, agus air a chreidsinn gu h-iomlan leis gach neach aig am bheil cùram d'a anam neo-bhàsmhor. Tha e da rìreadh 'na leabhar prìseil; oir tha e a' teagasg dhuinn gach ni a ta feumail gu'r deanamh glic san t-saoghal so, agus sona san t-saoghal ri teachd. Tha an sluagh nach cuala riamh iomradh air, a dhìth eòlais air an Dia a chruthaich iad, air a lagh naomh agus fior-ghlan, air staid thruaigh an duine a thaobh nàduir, agus air slàinte tre an Tighearna Iosa Criosd. Agus air dhoibh bhi aineolach air na nithibh sin, cha'n urrainn iad Dia a thoileachadh, agus cha'n'eil e 'n comas doibh dol as o'n pheanas sin tha a cheartas ag iarraidh o gach

* From Dr A. Thomson's Collection, by J. M'Donald.

neach nach 'eil air a shaoradh o thruaillidheachd na feòla, agus air a sgeadachadh le fìreantachd an t-Slànuighir.

Cia co taingeil is còir dhuinne a bhith nach d'fhàg Dia sinn ann an aineolas; agus ciod an t-aobhar buidheachais agus molaidh a ta againngu'nd'thuge dhuinn am Bìobull anns am bheil e a' foillseachadh dhuinn ciod i a thoil bheannaichte, agus ciod an dòigh air an dìonar sinn o fheirg shìorruidh, agus air am faigh sinn sealbh air rìoghachd nèimh. Gun teagamh is còir dhuinn bhi ro-chùramach mu'n leabhar so os ceann gach leabhair eile; do bhrìgh gu bheil e a' foillseachadh dhuinn focail na beatha maireannaich; agus tha e mar fhiachaibh oirnn a nochdadh, le 'r creidimh agus le 'r giùlan, gu bheil sinn 'ga mheas mar an ni a's luachmhoire tha sinn a' sealbhachadh san t-saoghal so. Cha'n urrainn e bhith gu bheil sinn a' deanamh so, 'nuair nach 'eil mòr-thlachd againn bhi 'ga leughadh gu minig,—'nuair nach 'eil sinn a' creidsinn gach ni tha e' foillseachadh dhuinn mu thimchioll ar Slànuighir,—no 'nuair nach 'eil sinn a' gluasad a réir lagh ar Tighearna, agus a' co'-chumadh ar beatha r'a thoil naomh agus fhìor-ghloin.

Ghabh sluagh aosda aithreachas gu minig gu'n do dhì-chuimhnich iad am Bìobull a rannsachadh ann an làithibh an òige. Ach cha chuala sinn riamh iomradh air duine a ghabh aithreachas 'nuair a bha e aosmhor, no 'na luidhe air leabaidh a' bhàis, gu'n do chaith e tuillidh 'sa chòir d'a aimsir a' rannsachadh an leabhair so,—no neach air bith a rinn gearan do bhrìgh gu'n do thaisg e a bhriathra fallain 'na chridhe, agus gu'n do chuir e 'an gnìomh iad 'na chaithe-beatha.

Is caraid fior agus dìleas am Bìobull ann an là ar trioblaid; agus 'nuair a thréigeas gach dòchas saoghalta sinn, agus a bheir doilghiosan na beatha so ar cos gu bruaich na h-uaighe, eadhon an sin bheir e

misneach do 'r cridhe, agus altrumaidh e dòchas an taobh a stigh dhinn a ghiùlaineas sinn an taobh thall do'n uaigh. Bithidh e 'na lòchran do 'r cosaibh agus 'na sholus-iùil do 'r ceumannaibh; soillsichidh e an dorchadas tha 'cuairteachadh ghlinn sgàile a' bhàis, agus ath-bheothaichidh e ar spiorad le dòchas na beatha maireannaich, 'nuair a tha am bàs a' teachd 'nar dàil, agus a' crìochnachadh ar beatha san t-saoghal so. O, matà, gu'n deanadh sean agus òg focal an Tighearna 'na riaghailt-stiùraidh dhoibh,—gum bitheadh iad a' beachd-smuaineachadh air an còmhnuidh,—gu'n tàirngeadh iad sòlas uaith ann an là an trioblaid, agus gum biodh an dòchas ri sonas sìorruidh air a shuidheachadh air na geallaidhnibh prìseil agus tròcaireach tha e a' cumail a mach dhoibh.

---

*Na sochairean Spioradail a tha na Gàidheil a nis a' sealbhachadh.*

Cha'n'eil e comasach do neach aig am bheil gràdh d'a dhùthaich smuaineachadh air an atharrachadh bheannaichte a thàinig air Gàidhealtachd, agus air Eileanaibh na h-Alba, leis a' chothrom a tha nis air a bhuileachadh orra, chum fòghlum feumail fhaotainn, gun a chridhe bhi air a' lìonadh le sòlas. Is fada gu dearbh o shearmonaicheadh Soisgeul Chriosd san dùthaich sin. 'S ann am mach á aon do eileanaibh na Gàidhealtachd a chraobh-sgaoileadh Soisgeul Chriosd air feadh Bhreatunn agus iomad cearn eile do'n Roinn-Eòrpa. Sheas na Cùildich, luchd-leanmhuinn Chalum-Chille, a sgaoil o Iona a mach air feadh na tìre, gu duineil fad ioma linn an aghaidh dealas Pàp na Ròimhe; ach bhuadhaicheadh faidheòidh 'nan aghaidh. Dh' fhògradh na Cùildich as an dùthaich; agus sgaoil aineolas gu luath a mach air feadh na

tìre gu fada farsuing. Dhùineadh suas na tobraichean do uisge beò, a bha air am fosgladh. Chinn an droighionn agus an dris far an robh an giubhas agus am miortal air a shuidheachadh. Sgaoil ceò an aineolais air na beanntaibh sin air an d'éirich roimhe sin Grian na fìreantachd le leigheas fo a sgiathaibh. Dh'fhàs an dùthaich gu luath mar fhàsach neothorach, gu dubh, tiamhaidh, dorcha. Bha mort, agus àr, agus fòirneart air feadh na tìre; bha cinnfheadhna ag éiridh an aghaidh a chéile, cinneach an aghaidh cinnich; agus cha'n'eil e comasach dhuinn na th' againn do eachdraidh nan linn sin éisdeachd gun sgreamh agus déistinn. Bha na cinnfheadhna borb, agus na ceatharnaich fiadhaich; agus, leis a sin, bha 'chomh-stri a bh' eatorra fuileachdach, agus millteach.

'S ioma ni a cho'-aontaich chum a 'Ghàidhealtachd a chumail ùine mhòr ann an dorchadas. 'Nuair bha'n Creidimh ath-leasaichte air a shocrachadh san tìr, cha do ghabh uachdarain na rìoghachd mòran suim do staid na Gàidhealtachd. Ghabh iad g'an ionnsuidh féin saoibhreas na h-eaglais, agus dh'fhàg iad ministeirean an t-soisgeil fo bhochduinn chràitich. Chum gnè bheathachaidh a dheanamh suas dhoibh, an àite na thug iad uatha, cho'-cheangail iad ri chéile a dhà, a trì, agus mar thachair ann an Ceann-loch-Chille-Chiarain 'an Earraghàidheal, ceithir sgìreachdan, far an robh roimhe sin ceithir eaglaisean agus a' choilion pears'-eaglais a' saoithreachadh. Agus air feadh na Gàidhealtachd air fad, tha'n seòrsa sgìreachdan a rinn iad co farsuing, co fiadhaich le monaidhnibh mòra, beanntaibh àrda, coilltibh dorcha, aibhnichibh cas gun drochaid, glinn aimhreidh gun slighe, eileanaibh fad' o chéile le caoil bhuan, linntibh salach, sruthaibh bras cunnartach; ionnus gur beag a b' urrainn aona mhinisteir a dheanamh, ged a bhiodh dealas abstoil aige, agus neart os ceann cuimse, 'na leithid sin do sgìreachd. Ach os ceann gach aobhair

eile, 'se cion a' Bhìobuill a b' fhaide bha'n aghaidh nan Gàidheal: cha robh e aca, 's ged a bhitheadh, cha b' urradh dhoibh a leughadh. Cha'n'eil ach mu thri-fichead bliadhna o'n a bha'n Tiomnadh-Nuadh air 'eadar-theangachadh gu *Gaelic.* Roimhe sin cha robh e comasach dhoibh 'fhaotuinn, ged a b' àill leo; agus cha'n'eil ach sèa bliadhna-fichead o'n a bha leabhraichean an t-Seann-Tiomnaidh gu h-iomlan sa' *Ghaelic.* Feòraich do'n t-seann duine tha gearan, nach ann gu math a tha gach caochladh a tha teachd air a' Ghàidhealtachd a' tionndadh; feòraich dheth cia lìon sgoil a bha 'na dhùthaich r'a linn féin; co liuthad aon a b' urrainn focal Dé a leughadh; agus, ciod na leabhraichean a bha aca r'a leughadh. Eisd ri 'fhreagradh, agus aidichidh tu gur ann air a' Ghàidhealtachd a thàinig an t-atharrachadh sona. Ciod a bu chonaltradh do na daoinibh a dh'fhalbh, ri fasgadh 'n tuim, air cùl gaoithe, 's ri eudann gréine, air làithibh seachduin agus sàbaid? Ciod, ach aislingean, sgeulachd nam Fiann, amaideachd fhaoin mu thaibhseireachd, mu'n dà shealladh, eachdraidh mu chogadh agus mu chreachadh. Cha robh beinn, no dùn, no tulach uaine san dùthaich aig nach robh sìthiche no ban-sìthiche; cha robh gleann dorcha no doire ùdlaidh gun a thannasg féin; cha robh càrn no crom-leac gun an ùruisg féin aca; cha robh cladh gun uamhas, no eas gun a ghlaistig. Bha mar so spiorad bréige no fiosachd, drùidheachd agus buidseachais anns gach sgìreachd. Bha daoine cealgach cuilbheartach a' teachd beò air an ais-innleachdaibh mallaichte, a' mealladh dhaoine socharach baoghalta le'n gisreagaibh agus le'n dearnadaireachd. Bha seun aca, air leo, airson gach cunnart; agus *soisgeul* agus *eòlas,* mar theireadh iad ris, airson gach urchuid agus dosguinn. Agus ciod an gnàthachadh a b' àbhaist a bhi aig daoinibh 'sna linntibh a dh' fhalbh? An robh coinneamh mhòr gun tuasaid? An robh tòrradh gun mhisg gun chomh-stri? An robh

caithris nam marbh féin gun chleasachd, gun òl, gun cheòl, gun dannsa? Am feudar a nis 'àicheadh nach d' thàinig caochladh beannaicht' air Gàidhealtachd agus air Innse-Gall na h-Alba? Gu truagh, tha mòran amaideachd fathast a' dol air a h-aghaidh 'sna h-ionadaibh sin, agus cò 'n tìr anns nach'eil? ach tha obair a nis a' dol air a h-aghaidh san dùthaich sin nach feud, le beannachadh Dhé, gun tairbhe éifeachdach a bhi 'na comh-lorg.

---

*Craobh-sgaoileadh an t-Soisgeil.*

Tha aoibhneas a' lìonadh mo chrìdh',
'S cha tràghadh do shìth mo chuim;
Tha naigheachd ni 's taitnich' san tìr,
Na chualas ri linn mo chuimhn':
Cha naigheachd air Oisein nam Fiann,
No gaisgeach bha riamh am feachd;
Cha naigheachd air sealgaireachd fhiadh,
No 'giùlan am bian gu teach;—

Cha naigheachd air creachadh nan Gall,
Le ceatharn nan gleann, 's nan stùc;
No idir air siubhal nam beann,
'San éideadh nach ceangladh glùn
Cha naigheachd air tapadh nan Gàidheal,
No treubhantas àrd an lann,
A leagadh an naimhdean gu làr,
No sgoltadh an cnàmh, 's an ceann;—

Cha naigheachd air fineachaibh treun,
A chogadh, 's nach géilleadh beò:
Clann Ghriogair bha aineolach, gleusd',
'S nach tric a bha réidh ri còir;
Clann Dòmhnuill le'm b' aiteas làmh-dhearg,
Clann Chamshroin bha calma gun chéill;

Mar sin 's gach clann eile b' fheàrr ainm,
'S gach ceannard bu ghairg' na chéil' ;—

Ach naigheachd air Soisgeul nan gràs,
Bhi sgaoileadh 's gach àird mu'n cuairt ;
'S am Bìobull le focal na slàint'
Bhi ruigheachd gach àit le buaidh ;
Toirt caochladh air inntinn an t-sluaigh,
'Gan ciùineach' mar uain gu sìth ;
A' claoidheadh gach àrdan a's uaill,
'S a' cur gach droch bhuaidh fo chìos.

---

## *Mu Chuideachd nan Sgoilean Gàidhealach.*

THA nis còrr agus seachd bliadhna deug o shocraicheadh an Comunn so. Mhothaich iad le mòr dhoilghios, ged a rinneadh mòran airson nan Gàidheal leis gach cuideachd eile, gu'n robh anabharra fathast r'a dheanamh. Ged a bha 'm Biobull air 'eadar-theangachadh do'n Ghaelic, saor r'a cheannach, agus soirbh r'a fhaotainn, cha robh mòr sheadh dhoibh ann, do bhrìgh nach robh e 'nan comas a leughadh.

'S e 'n ni àraidh a tha comharachadh a mach na cuideachd chàirdeil so, agus a chuir na Gàidheil co mòr 'nan comain, gum b'iad a' cheud Chomunn a thug fainear, gur i a' chainnt a tha daoine 'labhairt a's usadh dhoibh fhòghlum ; agus thionnsgainn iad air na Gàidheil a theagasg a réir na dòigh so. Ann an àite tòiseachadh anns na sgoilibh le leabhraichibh Beurla, mar a rinn a' Chuideachd urramach eile, agus na sgoilean sgìreachd, thòisich iadsan sa' cheud dol a mach anns a' Ghaelic ; agus do thaobh so, ann an ùine ghoirid thug iad dearbhadh sòlasach seachad air a' ghliocas co math 's air a chaoimhneas leis an do thòisich iad air an obair so. Dh'ionn-

suich na Gàidheil, mar dh'fheuidte smuaineachadh, ann an trian na h-ùine a ghabhadh iad anns an dòigh ghnàthaichte. Thuig iad na bha iad a' leughadh, mar bha iad a' dol air an aghaidh. Bha'n inntinn san obair. Bha'n eòlas air a mheudachadh, agus bha iad air an deasachadh san àm cheudna air teachd gu dian air an aghaidh anns an oilean Bheurla. Tha gach aon a tha mion-eòlach uime so, agus as am feudar earbs' a chàramh, a dh' aon-inntinn sa' chùis so. Agus bhuineadh do Ghàidheil a thoirt fainear, ge nach robh luach-saoithreach a b'àirde 'an lorg na dòigh theagaisg so na ruigheachd air a' Bheurla, ni gun teagamh a tha feumail, gum bu chòir dhoibh co-aontachadh leatha. Ach cha'n ann idir chum fòghlum saoghalta thoirt seachad, a chuireadh a' Chuideachd so air bonn: 'se cor spioradail nan Gàidheal a dhùisg bàigh a' Chomuinn. B'e 'm miann, gu h-àraidh, comas a thoirt do dhaoinibh focal Dé a leughadh anns a' chànain anns an deachaidh an teanga an tùs air chòmhradh. Mun do thòisich a' Chuideachd so, b'ainneamh an ni Bìobull fhaotainn ann an tigh air bith sa' Ghàidhealtachd. Is mòr gu dearbh a rinn an Comunn Lunnuinneach chum an sgaoileadh, gidheadh, bha iad dìreach dhoibh mar leabhar glaiste do-thuigsinn; ach a nis anns a' bhothan a's aonaranaiche tha'n leabhar naomh so r'a fhaotainn; agus ma shoirbhicheas Dia leis gach saothair a th' air a chleachdadh, cha bhi 'n leanabh a's bochda san dùthaich gun bhi 'na urrainn a leughadh.

Cha'n'eil na sgoilean Gaelic seasmhach, suidhichte ann an aon àite, mar sgoilean eile; ach o ghleann gu gleann, 's o eilean gu eilean, chum cothrom a thoirt dhoibhsan a bha ana-goireasach air ruigheachd air fòghlum air aon dòigh eile. 'Nuair a thòisich iad air tùs, bha iad mar thobair bheaga san fhàsach; ach tha iad a nis mar shruthaibh làidir leis am bheil tìr nan gleann 's nam beann gu

pailtair a h-uisgeachadh. 'S e'n dòigh ghluasadach san robh iad a dh'fhàg iad co freagarach do chor na dùthcha, agus bu chòir da so a bhi 'na aobhar-brosnachaidh dhoibhsan a tha sealbhachadh sochairean nan sgoilean Gaelic, feum math a dheanamh dhiubh am feadh 's a tha iad aca. 'Se miann dùrachdach a' Chomuinn so gu'n deanadh na Gàidheil còmhnadh ri càch a chéile chum am fòghlum a tha iad a' faotainn uathasan a cho-roinn ri muinntir eile aig nach 'eil an cothrom ceudna; agus cha b'ioghnadh ged a dheanadh iadsan sin, 'nuair a tha coigrich a' deanamh na h-uiread air an son féin.

Tha aon ni a thachair ann an lorg nan sgoilean so, nach feud gun sòlas a thoirt do'n chridhe cheart: 'se sin an tlachd, cha'n e 'mhàin a th'aig an òigridh, ach, mar an ceudna, aig a' mhuinntir a thàinig gu aois, ann am fòghlum na Gaelic, chum cothrom a bhi aca gu focal Dé a thuigsinn 'nan cainnt féin. Chunnacas an sean-athair 's an t-ogha 'nan seasamh taobh ri taobh san sgoil; chunnacas an seann saighdear air tilleadh le creuchdaibh g'a dhùthaich a' fòghlum as ùr briathran na sìthe, ìocshlaint gach leòn; chunnacas an seòladair leis an aon làimh a dh' fhàgadh aige latha a' bhlàir, a' togail an leabhair bheannaichte sin os ceann an t-sruth tre'n robh e dol do'n bhothan bheag a bh' air an raon, chum comas fhaotainn air a leughadh, ann an ciùineachd an leinibh, agus le dùrachd fir d'an robh 'anam mar chùram!

Agus an ion duinn so a bhi 'na ìoghnadh oirnn? Nach nàr do dhuine a bhi aineolach air cainnt a dhùthcha, 's an sàr chothrom a th' aige aig an dorus. Cha'n abair mi a bheag san àm mu shnas na Gaelic, ceud chànain ar dùthcha:

'Si labhair Pàdruig 'n Innse-fàil nan righ,
'S am fàidh caomh sin Calum naomh 'an I.

Ach so a their mi, gur nàrach agus gur peacach do dhaoinibh a bhi eucomasach air teachdaireachd thròcaireach Dhé dhoibh féin a leughadh, am feadh 'sa tha daoine iochdmhor, ann an caoimhneas nach fheudar a chur an céill, a' cur sgoilean far am feud iad ruigheachd orra chum na ceart chrìche so.

---

*Dàn do Chomunn nan Sgoilean Gàidhealach.*

BIDH a' Chuideachd ud eile 'am sgeul,
Tha 'm baile Dhunéideann cruinn,
Tha tarruing gach inneal a's teud,
A dh' ionnsuchadh leughaidh dhuinn;
Tha 'cruinneachadh airgid a's òir,
O dhaoinibh tha còire, stuam;
'S 'ga chaitheamh le cùram ro mhòr,
Chuir sgoilean gu h-òrdail suas.

Los gum faighear le sean, a's le h-òg,
Deagh theagasg is fòghlum suairc;
'S gu'n leugh iad na comhairlean còir,
Thug Dia dhuinn gu'r seòladh suas;
Oir ged a bhiodh Bìobuill gu leòir,
Aig big a's aig mòir an t-sluaigh,
Mur b'aithne dhoibh 'n leughadh air chòir,
Cha'n fhaigheadh iad eòlas uap'.

---

*An t-urramach G. H. Baird, D.D., agus na Sgoilean Gàidhealach.*

'S ANNS a bhliadhna 1824, a thugadh cor cianail nan Gàidheal a thaobh easbhuidh Sgoil agus mheadhon eòlais fo bheachd Ard-Sheanaidh Eaglais na h-Alba le caraid co dìleas 's a dh'fhosgail a bheul

riamh as an leth; agus aig am bheil an leas spioradail co mòr 'na bheachd, 's ged a bhiodh e air a bhreith 'nam measg, agus air 'arach ann an tìr nam beann o làithibh a leanabais. 'Se 'n diadhair urramach sin G. H. Baird, D.D., Priomh cheannard Ard-Oil-thigh Dhunéideann, agus aon do mhinisteiribh a' bhaile mhòir sin, neach a dh' ainmichear le bàigh linntean an déigh so 'nar dùthaich, a tharruing aire na h-Eaglais agus na Rìoghachd a dh' ionnsuidh staid nan Gàidheal, agus am feum a bh'aca air barrachd sgoilean agus meadhonan eòlais na chaidh fathast a ghnàthachadh, ged is mòr agus cliùiteach an t-saothair a ghabh gach Cuideachd chàirdeil fhiachail eile chum math spioradail na dùthcha sin a chur air aghaidh. 'Se 'm Freasdal féin a chuir ann an cridhe an duine mhaith so an obair a ghabhail os làimh. Bha e air gach dòigh ro-fhreagarrach chum gean-math na h-Eaglais agus na Rìoghachd a chosnadh. Bha meas aig gach aon air; agus bha aige féin cridhe agus ceann, rùn agus comas gu soirbheachadh le dealas agus gliocas. Bha 'anam gu mòr san obair, agus uime sin thòisich e, agus, thuige so, chaidh e air aghaidh le dùrachd agus togradh, a dh' fhartluich air doilghiodais a lughdachadh, no saothair a chlaoidh. Chruinnich e eòlas mion mu gach cearn' agus eilean sa' Ghàidhealtachd; agus mu gach ana-cothrom fo'n robh muinntir na dùthcha sin san àm a chaidh seachad a' luidhe. Thugadh na nithe sin uile fa chomhair an Ard-Sheanaidh, leis-san agus le àireamh do mhinisteiribh na Gàidhealtachd, a thàinig air an aghaidh san àm, a dhaingneachadh le'n eòlas féin, na chuir esan, air a chòmhdhail sin, 'an céill. Chual' an Eaglais an eachdraidh a thugadh seachad le ìoghnadh agus truas. Dh'aidicheadh gu'n robh an treud spioradail sa' Ghàidhealtachd air an dearmad leo tuillidh 's fada. Bha iad san aon inntinn gu'n robh e iomchuidh, gun dàil, oidheirp a thoirt air sgoilibh agus

fòghlum, a bharrachd air na bh'aca, a chur 'nam measg; agus gum biodh na sgoilean ùra sin fo ùghdarras agus riaghladh na h-Eaglais. Bha so uile dligheach do na Gàidheil, chum 's nach biodh sliochd nan laoch treuna sin, a choisinn doibh féin agus d'an dùthaich, meas agus cliù, ann am buillsgein gach cruadail, anns gach cearna do'n t-saoghal anns an do sgaoileadh bratach Bhreatunn ri crann, air deireadh air Gaill no Sasunnaich ann am fiosrachadh no ann an eòlas, ni's lugha na bha iad ann an deagh bheus, agus anns gach gnìomh fearail. O'n fhiosrachadh a fhuaradh, air an àm sin, bha e soilleir gu'n robh mòran sgoilean a dhìth air an dùthaich, air tìr-mòr na Gàidhealtachd, agus gu hàraidh 'am measg nan eilean. Bha e gu soilleir air a dheanamh a mach, gu'n robh os ceann deich mìle a dh'òigridh fo chùig-bliadhna-deug a dh'aois comasach air fòghlum a ghabhail, ach aig nach robh an cothrom, a bhàrr air àireamh mhòr a thàinig gu haois, a bha dian-thogarrach gu uiread fòghluim fhaotainn 'sa dh' fhàgadh comasach iad air focal Dé a leughadh ann an cainnt an dùthcha. Fhuaradh a mach gu'n robh sgìreachdan ann, anns nach robh trian do'n t-sluagh comasach air leughadh, agus gu'n robh focal Dé 'na leabhar glaiste dhoibh. Cha robh e'n comas do mhuinntir na rìoghachd so a chluinntinn gun duilichinn mu'n chùis. Bha meas mòr san àm sin air na Gàidheil, mar tha dòchas againn a bhitheas anns gach linn: cha do dhi-chuimhnicheadh an cogadh fathast, anns an do sheas iadsan ri guala an righ gu calma dìleas, ann am iomad latha teith, far nach b'e'n àbhaist a bhi air deireadh: bha 'n cliù ann an eachdraidh gach blàir; agus a nis, 'nuair a chuireadh an uireasbhuidh spioradail an céill, thaisbein Albuinn o thaobh gu taobh an deagh rùn doibh, air a' mhodh a b' fheumala. 'S gann a bha baile-mòr no sgìreachd san rìoghachd anns nach robh airgiod air a thional chum na

sgoilean so a chur a mach. Shònraich Ard-Sheanadh na h-Eaglais a mach buidheann do mhinistiribh agus do fhoirfich gu riaghladh na cùis a ghabhail os làimh; agus faidheòidh thòisich an obair a bha ann am beachd an duine mhaith a dh' ainmicheadh, agus chuireadh e féin air ceann a' ghnothuich. Shoirbhich e gus a so, trìd beannachd Dhé, air dòigh nach feud gun mhòr shòlas a thoirt do gach cridhe ceart. Cha robh ac' air a' cheud bhliadhn' ach dà sgoil, agus a nis féin air an treas bliadhna, tha aca còrr is leth-cheud, anns am bheil eadar tri agus ceithir mìle air an teagasg! Tha so gu cinnteach 'na aobhar taingealachd do Dhia.

Fhuair a' bhuidheann ris an d'earbadh na sgoilean so cheana os ceann fichead mìle leabhar sgoile air an ullachadh, mar tha'n t-aon so, gu sònruichte air an son féin; agus cha'n e leabhraichean sgoile airson na h-òigridh a mhàin a tha iad a' cur a mach; ach chuir iad cheana air bonn ann an dà fhichead àite air feadh na Gàidhealtachd *Leabhar-lannan*, no, *Cruinneachadh leabhraichean* do iomad seòrsa, 'an Gaelic 's 'am Beurla, air an taghadh le faicill agus cùram, gu bhi air an toirt chum an leughaidh do gach teaghlach ann an coimhearsnachdnansgoilean. Ona leabhraichibh so gheibh Gàidheil san oidhche gheamhraidh, culaidh fhiosrachaidh agus eòlais thaitneach; 'an àite bhi suidhe mu'n ghriosaich, ag innseadh, no 'g éisdeachd sgeulachdan faoine; no dol air chéilidh o thigh gu tigh, gun tairbhe no buannachd 'na lorg.

'S ann mar so a thòisich na sgoilean a tha mach fo ùghdarras na h-Eaglais. Eadar a' bhuidheann ris am bheil iad so an earbsadh ann an Dunéideann, agus gach Cuideachd chneasdt eile, a tha saoithreachadh airson math na Gàidhealtachd, cha'n'eil falachd no farmad, ach farpuis a' ghràidh ann an obair na tròcair. 'Se'n t-aon ni tha 'nam beachd: tha'n ùrnuigh ri Dia airson soirbheachadh càch a chéile. Tha 'n dùthaich d' am bheil iad a' dol a mach far-

suing, agus eadar buachaillean Abrahaim agus Lot cha'n'eil cionfàth connsuchaidh: "Thubhairt Abraham ri Lot, Na bitheadh, guidheam ort, comhstri eadar mise agus thusa, agus eadar mo buachailleansa agus do buachaillean-sa; oir is bràithrean sinn: nach 'eil an tìr uile romhainn?"

Am feud sinn sa' chùnntas aithghearr so a th' againn air na sochairibh spioradail a tha na Gàidheil a nis a' sealbhachadh, gun ghairm air ar luchd-dùthcha ionmhuinn, a bhi dìleas doibh féin, agus feum iomchuidh a dheanamh do gach cothrom a tha gu saoibhir air a bhuileachadh orra.

Bha là ann 'nuair nach robh mòr bhàigh eadar Gaill agus Gàidheil; ach dh' fhalbh an là sin, agus bu neo-shuairce na Gàidheil mur falbhadh; oir gu cinnteach bu truagh an cor mur bhith na tha daoin' eile a' deanamh air an son. O! 's prìseil soisgeul Chriosd a tha fògradh gach mì-ruin air falbh, agus a' sgaoileadh gràidh bràithreil agus sìth air feadh gach tìre!

Le dùrachd ar n-anama dh' asluicheamaid air pàrantaibh, ma thig an leabhar so 'nan càramh, iad os ceann gach ni, a dh' oidheirpeachadh fòghlum a thoirt d' an cloinn. Is beag is urrainn Gàidheil bhochd fhàgail aca do shaoibhreas; ach ma tha eòlas math aca, tha e ni 's luachmhoire dhoibh na crodh no caoraich. Anns na sgoilibh so tha Gaelic agus Beurla ri bhi air an teagasg; tha 'n dà chainnt feumail, agus feudar an teagasg san aon àm; ach, le 'r n-iomaguin mu'n Bheurla ionnsuchadh, ni a tha ro-iomchuidh, na dearmadaibh a' Ghaelic: fhad 's a's beò sibhse, 's ann innte 's fearr a thuigeas sibh focal Dé: 's ann leatha ruigeas luchd-teagaisg 'ur cridhe, agus 's ann leatha a's fearr a thaomas sibh a mach dìomhaireachd 'ur n-anama aig cathair nan gràs.

Sibhse, òigridh mo ghràidh, aig am bheil an cothrom, na deanaibh dearmad air. Thugaibh fainear

gur h-i 'Ghaelic a' chainnt is fearr a thuigeas 'ur n-athair agus 'ur màthair, 'ur coimhearsnaich aosda agus 'ur càirdean; 'si so cainnt an doill agus a' bhacaich, nach faigh gu eaglais agus nach d' fhuair fòghlum. Cia sòlasach dhuibhse am focal naomh a leughadh dhoibh, agus eòlas an t-Slànuighir bheannaichte a rùn-phàirteachadh riùsan a tha as 'eugmhais a' dol sìos do'n uaigh fa chomhair 'ur sùl.

Aon fhocal eile labhrainn ri òg agus aosda. Guidhibh aig cathair nan gràs gu'n soirbhicheadh Dia leis gach comunn a tha saoithreachadh san obair bheannaichte so. Tha iadsan a' gnàthachadh nam meadhona; ach 'se Dia bheir am fàs. Guidhibh gu dùrachdach ris: is mòr fàth 'ur dòchais, oir is dìleas esan a thubhairt, Gum bi lìonmhoireachd nan eilean ait, gu'n seinn luchd-àiteachaidh nan creag, agus gum bi'n talamh làn do eòlas an Tighearna, mar tha'n t-uisge a' còmhdachadh aigean na fairge.

---

*Dàn do Chomunn a' Bhìobuill.*

Gu ma mairionn do'n Chuideachd is uaisle,
Fhuair urram is buaidh thar chàch;
Bhios cruinn ann an Lunnuinn an t-sluaigh,
'Nam tighinn mu'n cuairt a' Mhàigh.
Sud cuideachd a dh'éirich 'nar n-airc,
'Chur Bhìobull am pailteas a nall,
Na dhìolas ar bochdan air fad,
'S na lìonas gach srath a's gach gleann.

Cuirear Bìobuill am pailteas 'an clò,
'An cainntibh nan slògh gu léir;
Cainntibh coimheach a dh'iomadaidh seòrs'
Mu nach cuala sinn sgleò no sgeul.
Théid an Sgrìobtuir gu grad do'n taobh-tuath,
Gu Ruisianaich ghruamach bhorb;

Gu Lochlannaich, 's Laplannaich fhuar,
Agus Tartaraich luath gun cholg.

Ni'n fhìrinn iad càllda gun dàil,
Is lìonar le gràs an crìdh':
Cha mhair iad 'nan coigrich air gràdh,
No cleachdannaibh blàth na sìth;
Oir tréigidh iad buirbeachd an gnè,
A's leanaidh iad sèimheachd Chriosd:
Thig creidimh g'an ionnsuidh o nèamh,
Chuireas mais' air am mèin gu sìor.

Ge farsuing tha Asia mhòr,
Ge lìonar a slòigh thar meas;
Ge h-iomadh an cànain, 's an dòigh,
'S ge pailt tha gach sògh 'nam measg;
Ge daingeann tha ceangal an crìdh'
Ri aoradh nan ìodhol balbh,
Ruigidh 'n sgrìobtuir gach ceàrna d'an tìr,
'S bheir e leis iad le sgrìob air falbh.

Daoin' odhar is dubh an taobh deas,
'An Afric fo theas na gréin';
Ged bha iad 'nan tràillibh, 's 'nan creich,
Aig muinntir gun seirc, gun chéill,
Ni 'm Bìobull 's an soisgeul iad saor,
Is bidh iad 'nan laoich aig Criosd;
Gabhaidh 'n anam r'a fhìrinn, 's r'a ghaol;
'S bheir a Spiorad dhoibh naomhachd fhìor.

Théid an soisgeul le 'sholus mar ghrian,
A dh'ionnsuidh an iar mu'n cuairt;
America, 's Innseanaich fhiat',
A's Eileanaich chian a' chuain:
Tha iad aineolach, alluidh gun chiall,
Tha iad buaireasach, fiadhaich, coirbt',
Tha iad dìorrasach, dìoghaltach, dian,
Bras, àrdanach, iargalta, borb.

Sàr-chothrom do shoisgeul na slàint',
'S do chumhachd nan gràs aig Criosd;
Bheir maitheanas saor dhoibh gun dàil,
Is creidimh bhios làidir fìor;
A ghlanas an cridhe gun chàird,
O'n truaillidheachd ghràineil, bhrèin;
A cho-chumas ri Dia iad le gràdh,
'S le naomhachd 'nan càil, 's 'nan glèus.

Bidh gach aidmheil a's creidimh 'nan aon,
Gun seachran, gun aomadh clìth:
Thig na Pàpanaich thugainn gu saor,
'An ceanglaichibh gaoil, a's sìth;
Thig Arabaich, 's Turcaich le chèil',
Is èighear Mahomet a sìos;
Thig na h-Iudhaich le dùrachd 'nan dèigh,
Thoirt ùmhlachd a's gèill do Chriosd.

Cha bhi dùthaich no rìoghachd fo'n ghrèin,
No fine, no treubh, no clann,
Air nach soillsich an soisgeul gu rèidh,
Mun dìbir an fhèill a th' ann.
Nach aoibhinn an obair do dhaoin',
Am Bìobull a sgaoileadh 'an cèin?
Bhi gnàthach' an dìchill 's am maoin,
'Chur ìnnleachdan gaoil 'an cèill.

---

*Dàn air an t-sealladh thaitneach a tha 'm beachd nan Gàidheal.*

Bha na Gàidheil ro-aineolach, dhall,
Bha ionnsuchdh gann 'nam measg,
Bha'n eòlas co tana, 's co mall,
'S nach b' aithne dhoibh 'n call a mheas:
Cha chreideadh iad buannachd no stà,
Bhi'n sgoileireachd àrd d'an cloinn;

Ged dh' fheudadh iad fhaicinn gach là,
Gur h-i thog o làr na Goill.

Ach b' annsa leo'n airgiod 's an òr,
A chaithe gu gòrrach truagh,
Ri amaideachd, òranaibh, 's òl,
Ri bainnsibh 's ri ceòl d'an cluais.
Cha'n ìoghnadh ged bha iad gun chàil,
Do fhocal na slàint' aig Dia;
Ged choisinn an nàmhuid an gràdh,
'S ged bha iad toirt dà a mhiann.

Ach théid aineolas nis as an tìr,
'S gach cleachdadh neo-dhìreach cròm;
A's mealaidh sinn sonas a's sìth
Gun fharmad no strì 'nar fonn.
Théid sgoilean chur suas anns gach cearn',
Bidh leabhraichean Gaelic pailt;
Bidh eòlas a's diadhachd a' fàs,
Thig gach duine gu stà, 's gu rath.

Nis "togaidh na Gàidheil an ceann,
'S cha bhi iad 'am fàng ni 's mò:"
Bidh aca àrd-fhòghlum nan Gall,
A's tuigse neo-mhall 'na chòir:
Théid innleachdan, 's oibre air bonn,
Chuireas saoibhreas 'nar fonn gu pailt;
Bidh an dìbli co làidir ri sonn,
'S am bochd cha bhi lòm le h-airc.

Thig na linntean gu cinnteach mu'n cuairt,
Tha'n Sgriobtuir a' luaidh thig òirnn,
San téid Satan a cheangal gu cruaidh,
'S nach meall e an sluagh le sgleò.
Bidh fìrinn, a's sìochaint, a's gaol,
A' ceangal chloinn daoin' ri chéil';
Cha 'n fhaicear fear dona mi-naomh
Théid olc as an t-saogh'l, a's beud.

## *Mu Ghrian na Fìreantachd.**

AN uair a bheir sinn buidheachas do Dhia airson aimsirean suidhichte na bliadhna, thugamaid gu taingeil moladh dha airson gu'n d'éirich Grian na Fireantachd oirnn, agus gu'n cuala sinn a Shoisgeul glòrmhor: ni as eugmhais a bhiodhamaid gus an t-àm so air seachran, ann an dorchadas spioradail, agus fo sgàil a' bhàis; as 'eugmhais b' éiginn duinn a bhi air iomrall ann an neo-chinnteachd dho-rannsachaidh, gus an tuislicheamaid air sléibhtibh dorch' a' mhearachd, agus gu'n rachamaid fodha ann an slochd-gun-ìochdar an léir-sgriosaidh.

As eugmhais na gréine nàdurra, ciod a bhiodh san domhan so, ach tòrr gun bheatha, meall mòr gun bheothalachd? Cha'n fhàsadh duilleach air na craobhan, no blàithean air na luibhean. Cha'n fhaiceamaid na machraichean stràchdta le h-arbhar craobhach, no na glinn gu h-ùrar gorm le feur nòsar. No, le ràdh ann an cainnt mhaisich an fhàidhe, Hab. iii. 17, "Cha tugadh an crann-fìge uaith blàth, agus cha bhiodh cinneas air an fhìonain; dh' fhàilnicheadh meas a' chroinn-ola, agus cha tugadh na machraichean uatha lòn; bhiodh na treudan air an gearradh as o'n mhainnir, agus cha bhiodh buar air bith anns na buailtibh." Tha 'ghrian a' cur a gathan deàlrach air uile luis-bheò agus mheacana na machrach, a' cur àilleachd chiatach air an earrach, agus a' cur tarbhaichead anns an fhogharadh. Tha a teas a' drùghadh air an fhìonlios agus air an abhall-ghart, 's a' cur gluasad fo'n t-snothach shùghmhor, a tha dìreadh tre nan cuislibh dìomhair o 'bheil am pailteas fìona agus meas a' sruthadh. Cha'n e gu bheil a gathan àigh air an cuibhreachadh ri aghaidh na cruinne so, ach

* From "Hervey's Meditations," by Patrick Macfarlane.

tha iad a' ruigheachd air a' chuid a's doimhne do'n chruitheachd. Tha a cumhachd a' drùghadh agus a' sgiamhachadh na cruitheachd air fad.

"Cha'n'eil ni folaicht' o a teas."

Dìreach air a' mhodh cheudna bha 'n Cinne-daonna marbh ann an eu-ceartaibh agus ann am peacaibh, as eugmhais cumhachd beothachaidh Iosa Criosd. *'S esan an ais-eirigh agus a' bheatha*, tobar saoibhir an dara aoin, agus aobhar uile-chumhachdach an ni eile. Tha 'n dara Adhamh 'na spiorad beothachaidh, agus is ann trid-san a tha a naoimh uile beò. Tha e 'deàlradh air an ceud fàithibh, agus tha iad a' fàs suas 'nan gràsa nèamhaidh, agus a' sìor-mheudachadh ann an toradh na fìreantachd. 'S iad creidimh neo-chealgach, agus gràdh neo-chlaon an toradh a's àghmhoire a tha srùthadh o'n nàdur ath-nuadhaichte, agus is iad toraidh 'oibreachaidh air an inntinn. Cha robh uiread agus aon rùn diadhaidh, na aona chleachdadh Criosduidh, 'nan urrainn sgaoileadh no fàs, as eugmhais cumhachd càirdeil a ghràis.

Mar nach 'eil tarbhaichead no suilbhearrachd as eugmhais na grèine' 'nuair dh' èireas i gu flathail boillsgeil, 's a sgaoileas i a gathan àigh, tha i 'g ath-bheothachadh subhachais nach gabh cur an cèill. Tha na mìlte creutair sgiamhach a' mosgladh suas gu bith le a teas, agus 'gan grianadh 'na blàthas. Tha na h-eòin a' dùsgadh o'n clò-chodal, 's a' taosgadh a mach an ceileirean ceòlmhor ann an co'-sheirm bhinn. Tha 'mheanbh-spréidh, le 'm mèilich chiùin, a' cur fàilt' air an òg-mhaduinn. Tha 'm buar le 'n sruth-ghéimnich, a' cur an cèill an ait-shòlais. Tha na glinn air chrathadh le canntaireachd; tha na h-aonaichean le 'm mac-talla ag aithris an co'-cheileirean. Tha 'cheòlraidh air fad a' co'-aontachadh leis a' choi'sheirm; tha gach ni anns a' bheil beatha ri gairdeachas anns an drùghadh shòlasach.—Ach nam biodh gathan deàlrach na

gréine air call an teas, thigeadh gruaim neo-éibhinn air gach nì. Cha'n e amhàin sin, ach thigeadh sgàil orra car ùine bhig, agus chuireadh nàdur air fad uime, mar gum b' ann, culaidh-bhròin. Tha na nèamha féin dubhach. Tha na creutairean a's sùnndaiche a' cromadh an cinn le bròn. Tha còisridh cheòlmhor an doire 'nan tosd: chaidh a' ghlasghuib orra air fad. Tha fiadh-bheathaichean an fhàsaich ag ulfhartaich airson an creich; tha na h-eòin le 'm fios-fithich a' sìor-sgriachail; tha cridhe an duine a' fàilneachadh, no tha cràdh obann 'ga ghrad bhualadh.—'Samhuil a' chùis 'nuair dh' fholaicheas Criosd a ghnùis; 'nuair chailleas creidimh sealladh air sòlas Israeil, nach dubhach neoshubhach beachd an anama! Air leinn gu bheil ar Dia 'na theine dian-loisgeach, agus gu bheil ar peacaidh gu h-àrd labhrach ag éigheach dioghaltais. Tha na smuainte cràiteach o'n leth a stigh, tha'n Criosduidh ag imeachd gu tùrsach; tha gach ni o'n leth a muigh màidheanach, gach ni o'n leth a stigh brònach. Tog suas, matà, Iosa ghràsmhoir, an ùrmhaduinn a's àghmhoire o'n ionad a's àirde òirnn: O! tog suas solus do ghnùis air do phobull! Leig ris doibh uile-fhoghaintichead t'eadar-mheadhonaireachd, dean ar còir air an t-saorsadh mhòir so lànshoilleir dhuinn.

Leanaidh mi fhathast air a cho'-samhlachd sin. Tha a' ghrian a 'sgaoileadh a deàlradh m'a timchioll, air gach àird. Gu fialaidh fiùghantach tha i a' soillseachadh agus a' deanamh ait uile chrìocha na talmhainn, agus uile chuairt nan speur. Tha rughadh san àird-an-ear 'an àm dhi éiridh, agus tha beannta na h-àird-an-iar air an òradh le deàlradh boillsgeil. Tha dùthchanna fuar na h-àirde-tuath air am blàiteachadh le gathan mathasach, am feadh a tha 'n àirde-deas le dian-theas air an claoidh.—Mar sin tha cumhachd Grian na Fìreantachd rùnphàirteach, neo-chuibhrichte. Bha na linntean a bh'

ann o chian 'gam faireachduinn, agus ni na h-àil a tha fhathast gun bhreith, gàirdeachas annta. Bha toillteannais a bhàis luachmhoir a' ruigheachd air a' cheud mhuinntir, agus craobh-sgaoilear iad do linntibh deireannach a' chinne-dhaonna. Gu'n ruig iad, 'an ùine gheàrr, air iomall crìche gach tìr! Aithn do d' shoisgeul, O Shlànuighir bheannaichte, e 'ghabhail sgiathan na maidne, 'an co'-imeachd ris a' ghréin. Rachadh e air sgiathaibh làidir a dh' ionnsuidh gach sluaigh, dùthaich, agus cainnt; chum gum bi eòlas umad fhad 's a tha teas na gréine a' ruigheachd, agus am fuachd a' reothadh; chum gum bi thu air t'aidmheil agus aoradh air a thoirt duit; chum gum bi iadsan a tha aineolach air t'ainm, agus naimhdean do d' theagasg, air an soillseachadh le eòlas, agus air an tàladh ris le gràdh do t' fhìrinn! O gu'n tigeadh an t-àm taitneach sin; an t-àm ion-mhiannaichte sin; an uair a chuimhnicheas gach sluagh orra féin agus gum pill iad ris an Tighearna; agus gu'n dean gach cinneach aoradh dhuit!

---

*Am Mesiah.**

A NIGHEANAN Shaleim! tionnsgnaibh òran réidh,
'S na puinnc a's àirde gluaisear dàn nan speur.
Na fuarain bhlàir, le sgàil nan gorm-choill ùr,
'S na bruadair Ghreugach,—theich gu léir fa 'r cùl.
A Righ thug càil do'n fhàidh a ghleusadh ceòil'
Le éibhleig naoimh, cuir blàths 'an laoidh mo bheòil'
Mu linn na slàinte sheinn am bard o chian,
Bidh Mac aig Oigh, aig Oigh is torach sìol!
O fhreumhaich Iesse faic le teas a' fàs
A suas san speur a' GHEUG is cùbhraidh blàth:

* This beautiful translation of Pope's Messiah is by the late Ewen M'Lachlan of Aberdeen.

Bidh Spiorad Dé 'ga ghluasad féin mu 'bàrr;
'S san dos neo-sheargta tèarnaidh Columan nèimh.
Silibh, a neòil, an dealt o'n àird gu dlùth,
Tròm-shàmhach, maoth-bhog, frasach, braonach, ciùin!
'Sann duibhs' tha anmhunn, tinn, gun neart, gun treòir,
A bhrùchdas drùchd na slàint' air bhàrr gach meòir.
Le tàmh fo 'sgàil gu bràth cha loisg a' ghrian;
'S o stoirm nan gaoth ni 'm fasgadh caomh 'ur dìon.
Tréigidh an t-olc, 's gach ceilg a lot an sluagh,
'S air slighe 'pheacaidh coisnidh ceartas buaidh;
Bidh Oilibh ghràis na sìochaint sìnte 'mach,
'S thig neo-chiont' àigh o nèamh, san deise 's àillidh dreach.
A lìnntean fada, siubhlaibh as gu luath!
Grad éireadh fiamh na maidne 'nìos o 'n chuan,
A bheir gu crìch do bhreith-sa, 'Rìgh nan slògh!
O Leinibh uasail! dùisg a suas gu d' ghlòir!
Faic Nàdur fein, 's gach flùr an ceud am fàis
Fo chòmhdach éibhinn! mil a' séideadh tlàth!
Faic Lebanon gu h-àrd mar thog e 'cheann,
'S gach dos-chrann àrd 's na coilltibh àigh a' dannsʼ!
Faic smùidreadh spiosraidh Sharoin suas 's na neòil,
A's Charmeil ùr nan seud a's drùchdach ceò!
Nach cluinn thu luath-ghair ait san fhàsach chéin,
"Thig Dia, thig Dia g'ar còir!" gach ròd biodh réidh;
"Thig Dia, thig Dia!" co'-fhreagraidh fuaim nam beann;
Gach creag ni gàir m' an Tì a's àirde t' ann!
Tha'n saogh'l ag éiridh; lùb an speur a nìos!
Gach ni le gràdh 'cur fàilt' air teachd an TRIATH!
Na seudair rìomhach cromadh sìos an ceann!
Fodha na sléibhtean! éireadh làr nan gleann!
Gach creag biodh mìn! biodh sìth air tuiltibh luath!
Roimh sholuis gnùise Slànuighir chiùin nam buadh!

Faiceadh na doill! a bhodhair, cluinn do Dhia!
Sud Rìgh nan gràs mar sheinn na baird o chian.
Fògraidh e 'n oidhche dhuibhreach o gach sùil,
A's chì na doill a' Ghrian is boillsgeil iùl;
Grad fhosglaidh 'fhocal toll na clàisneachd suas;
'S o 'cho'-sheirm ciùil thig sòlas ùr do'n chluais.
Bidh teanga 'bhalbhain deas a dhealbh nan rann,
'S mar mhang nan stùchd gu'n leum an crùbach mall.
Cha chluinnear éubh no osnaich chràidh ni's mò,
'S o ghruaidh gach creutair suathar deur a' bhròin.
'An geimhlibh praise glaisear suas am bàs;
Gheibh prionns' an t-sluichd an lot nach dùin gu bràth.
Mar bhiadhas Aodhair feumail treud nan rùsg
'S na lòin a's fearr tha fàs fo'n bhlàth-ghaoith chiùin,
Shireas le sùil-bheachd dùrachd na th'air chall,
'S a ghleidheas càch o thriall troimh ròidean càm;
'Nuair bhrùchdas sgàil an dorcha, 's e ni'n dìon,
'S an taic san là, ged chaochlas àrdan shìon;
Thogas na h-uain 'na uchd g'an cumail blàth,
Toirt doibh gu caomh nam fann-lus maoth o 'làimh;
Mar sud ni Tì nan gràs a ghealladh dhùinn,
Ar dìon gu bràth le àithne 's gràsmhor iùl.
Cha ghluais na slòigh ni's mò gu còmhrag arm;
'S na gaisgich threun cha chath rì chéil' am feirg.
Co'-ghàir nan trompaid phràis cha chluinnear ann;
An t-sleagh no cruaidh cha bhoillsg 'an strìgh nan lann;
Cromar gu speala feòir an gath gun fheum,
'S gu soc a' chroinn bidh ruinn a? chlaidheimh ghéir.
Grad-éiridh aitreabh uasal suas 's gach tìr,
'S na thionnsgain 'athair, bheir am mac gu crìch.
Sgaoilidh an fhìonain àrd a dosrach gheug
Fo iomlain bl'àth mar sgàil do'n t-sliochd 'na dhéigh.
Na làmhan fial a sgap an sìol san fhonn,
Gum buain an t-arbhar sguabach, reachdmhor, tròm.

A's chi na buachaillean gach cruaidh dhruim fàis
Ur-bhog le feur, 's le liligh 's ceutaich' bàrr.
Le ìoghnadh éibhinn éisdidh iad ri toirm
An uisge 'steallraich feadh nan craim-chreag garbh.
Mu nead na nathrach bàis bu chràiteach beum,
Tha 'chuilc air chrith, 's an luachair thric 'na déigh.
Sa' ghleann bha fàs fo bhàrr do'n sgitheach dhoirbh
Tha'm bocsa grinn, 's an giubhas sniomhain gorm.
An àite chuiseag sheisg, a's luibhean searbh,
Ni miortal fàs, 's am pailm a's àillidh dealbh.
Bidh iarmad sgrios a' mhadaidh-alluidh ghairg,
'S na h-uain 'nam measg ag ith' air slios gach leirg:
Caillidh an tiger guineach, ciùrrach, 'fhearg,
'S an sréin nam flùr do chloinn cha diùlt e falbh:
Ni'n damh 's an leòmhann san aona phrasaich tàmh,
'S bidh nathair gun bheum ri cois fir-chéilidh tlàth.
Togaidh an leanaban cìche 'bhéisd o'n làr,
'Si bheithir bhreac a chleachd an ruinn-ghath bàis;
Le gàir thoil-inntinn chì e lìth nan lann,
'S m'an teangaidh ghòbhlaich cluichidh 'n t-òg gun
fheall.
A Bhan-rìgh SHALEIM! àrduich glòir do chrùin!
'Am mòrachd t'uaisle tog a suas do shùil!
A'd' chùirtibh rìoghail seall na mìlte slòigh,
'S na h-àil nach d'thàinig, 's àill leo teachd a' d'
chòir!
Tha linn air linn a' tairgs' am breith gun dàil,
Gun fhusgais gus am faic iad soills' an là!
An sliochd gun chùnntas seall tu dùsgadh suas,
Thoirt modh do'n Rìbhinn àigh is àillidh snuagh!
Gabh beachd air feachd nan rìoghachd fad o làimh,
Air ghlùinibh lùbt' ag ùrnuigh 'd theampull àigh!
'S na ceudan rìgh a' tuiteam sìos gu dlùth,
'S gu'n dìol iad ìobairt cheart do Thì nan dùl!
Nach seall, tha 'n luchd th'air t'altairibh gun smal,
Do'n spìosraidh phrìseil thig o'n àird-an-ear!
Tha dosraich Edoim dhuits' a' séideadh blàth,
'S do dhearg an òir tha sléibhtean Ophir làn.

Seall! Geata boillsgeil rionnagach nan speur
A' fosgladh suas ort! sud a' ghlòir nach tréig!
A' mhaduinn chiùin ni's mò·cha deàlraich grian,
'S cha 'n éirich gealach shèimh fo sgàil nan nial;
Grad-bhrùchdaidh tuiltean soillse 'nuas o nèamh;
Làn-deàlraidh sruth na glòir a'd' chùirt gach tràth;
Mu d' thimchioll deàrsaidh àird an t-SOLUIS féin;
'S gu saogh'l nan saogh'l gur leatsa là do Dhé!
Ni 'n fhairge triall, 's an iarmailt théid 'na smùid;
Gu'n leagh na sléibhtean as mar chéir roi 'ghnùis;
Na creagan sìorruidh tuitidh sìos 'nan ùir;
Ach seasaidh firinn dhìleas Rìgh nan dúl!
Riaghlaidh tu féin 's Mesiah 'n éibhneas nèimh,
'S air glòir 'ur rìogh'chd ni 'm faicear crìoch gu
bràth!

---

*Na Deisciobuil anns an Stoirm.*

AN déigh do ar Slànuighear beannaichte an sluagh mòr a shàsachadh le dà iasg agus cùig builionnan arain, bha iad air an lìonadh le iongantas co mòr agus gum bu mhiann leo a ghlacadh agus rìgh dheanamh dheth; ach bu shuarach esan mu choronaibh agus mu mhòralachd an t-saoghail thruaigh so. Cha bu rìoghachd saoghalta an rìoghachd aigesan. "Air ball cho-éignich e a dheisciobuil gu dol anns an luing, agus dol roimhe dh' ionnsuidh an taoibh thall gu Betsaida, gus an cuireadh e an sluagh air falbh." Is furasda dhuinn a smuainteachadh co leasg 's a bha iadsan dealachadh ris. Shaoileamaid gum feuchadh iad ri fuireach maille ris—ach focal cha d' thàinig as am beul. Thuirt e riutha, Imichibh, agus air ball dh'imich iad gun ghearan gun diùltadh. Chuir e air falbh iad, ach cha b' ann ann an corruich. Cha b' ann gun aobhar, ged nach d' innis e sin dhoibhsan. Feudaidh toil Dia air uairibh amh-

arc cruaidh leinn, agus doirbh ri géilleachdainn dhi, agus, maith-dh'fheuidte, gum bi slighe air a cuimseachadh a mach dhuinn air am bi e duilich imeachd—slighe dhorcha. Ach ma ni sinn foighidinn, chì sinn nach 'eil a bheag ann am beachd Dhé ach leas ar n-anama; agus luath no mall gum foillsich e a mhaitheas agus a ghràdh dhuinn.

An uair a chuir e air falbh iad, chaidh e féin gu beinn a dheanamh ùrnuigh—esan aig nach robh peacadh r'a aithris, no dìth no uireasbhuidh nach b' urrainn a làmh uile-chumhachdach féin a riarachadh—gidheadh rinn e ùrnuigh. Rinn e ùrnuigh 'na bhròn, rinn e ùrnuigh 'na shòlas; rinn e ùrnuigh 'na aonar, rinn e ùrnuigh maille ris na deisciobluibh, 'an làthair an t-saoghail. Ann an uaigneas nam beann, mun d' éirich a' ghrian, bha esan air a chois a' deanamh ùrnuigh. San fheasgar rinn e ùrnuigh; agus fad na h-oidhche tha sinn a' leughadh gu robh e air uairibh ri ùrnuigh. Ma bha so math dhàsan, cia feumail an ni ceudna dhuinne! dhuinne, creutairean bochda peacach air am bheil co liuthad dìth, agus co tric ann am bròn agus fo dhubhachas inntinn' Cia feumail duinn ùrnuigh a dheanamh gu tric, aig am bheil feum air maitheanas peacaidh co maith agus air aran lathail. Ach ciod am feum a bh'aig Iosa beannaichte air ùrnuigh a dheanamh? Bha eadar-ghuidhe aige-san r'a dheanamh airson feadhnach eile, agus bha e a mach air an t-sliabh ri ùrnuigh. Is cinnteach mi nach do dhì-chuimhnich e na deisciobuil bhochda bha 'mach fo ànradh a' chuain. A luchd-leanmhuinn Chriosd, a dheisciobuil bhochda tha gu tric air 'ur tulgadh le doinionn an t-saoghail-sa, tha air uairibh fo ànradh gun chombaist gun solus, fada, fada mar tha dùil agaibh a tha sibh o Dhia agus air 'ur dì-chuimhneachadh leis, tha e dlùth dhuibh—tha luchd a' chridhe bhriste, bhrùite, taitneach prìseil 'na bheachd. Am feadh a tha iadsan a' gleachd ri deuchainnibh na

beatha so, agus marannan gàbhaidh an t-saoghail a' bristeadh thairis orra, tha Iosa sa' bheinn a' guidhe as an leth. Tha sinn a' leughadh anns an eachdraidh th' againn air na deisciobluibh san stoirm, "An uair a bha'n t-anmoch ann, bha an long am meadhon na mara, agus esan 'na aonar air tìr. Agus chunnaic e iadsan air am pianadh ag iomramh; oir bha a' ghaoth 'nan aghaidh."

Do réir coslais bha na h-uile nithe a' cothachadh 'nan aghaidh, chum an truaighe agus an cunnart a mheudachadh. Bha'n oidhche dorcha; bha 'ghaoth a' séideadh gu cruaidh, agus a' séideadh calg-dhìreach 'nan aghaidh; bha 'mhuir air at gu gailbheach; agus, an nì bu chruaidhe leò na so uile, cha robh Iosa maille riutha. Nam biodh esan maille riu, a dh'aindeoin cruaidh-ghleachd nan dùilean, cha bhiodh eagal orra: bhiodh iad tèaruinte.

Gu tric tha Dia 'na Fhreasdal a' gairm nan cairdean a's gràdhaiche leis gu deuchainnibh mòra. Tha e 'toirt orra imeachd air slighe chumhann, dhorcha, 'gan toirt gu bhi ann an teinn co mòr agus gu'n tuig iad gur h-ann o 'làimh féin amhàin a's urrainn tèaruinteachd tighinn, agus nach 'eil cobhair no slàinte o làimh eile. B'fhurasda dhàsan gach doilgheas a chumail air an ais o a chàirdean dìleas; ach 'na ghliocas agus 'na chàirdeas tha e 'gan ceadachadh, chum a thròcair a ghlòrachadh anns an tèaruinteachd a tha e 'deònachadh.

Ach ged bha a' ghaoth an aghaidh nan deisciobluibh, cha do phill iad air an ais. Dh' àithn am maighstir dhoibh imeachd gu taobh eile a' chaoil eadhon chum Betsaida, agus do bhrìgh gu'n d'iarr esan so orra, dh'iomair iad air an aghaidh gun ghearan.

Beachdaich air so, O m'anam! Chuir Criosd a dheisciobuil gu druim a' chuain ged bha fios neomhearachdach aige gu'n robh an stoirm dlùth. Seadh, chuir e 'mach iad le'dheòin agus a dh'aona ghnothuch

chum bhi air an luasgadh leis an doininn. C'arson, O m'anam! tha thu uime sin air do thilgeadh sìos, agus a ta thu fo bhuaireas an taobh a stigh dhiom? Earb 'na ghràs, lean a reachdan, agus éiridh gu maith dhuit faidheòidh.

"Mu cheathramh faire na h-oidhche thàinig e d'an ionnsuidh air a' mhuir."

Rè na h-oidhche gu h-uile, agus b'i sin an oidhche fhada agus stoirmeil, bha na deisciobuil bhochda sin a mach air an fhairge, gun dìon, gun fhasgadh, gun tàmh, ach a' saoithreachadh gu cruaidh chum an cladach a ruigheachd. Air tuiteam na h-oidhche cha robh sealladh air Criosd; ach an déigh dhoibh a bhi rè na h-oidhche gu buileach air an luasgadh gu bochd leis an doininn, iad fann, sgìth, mu cheathramh faire na h-oidhche, tamull beag roimh bhristeadh na maidne, thàinig Iosa d'an ionnsuidh. Rinn e so chum an creidimh agus am foighidinn fheuchainn; chum an cràbhachd a bheothachadh, agus an tèaruinteachd a bha 'na bheachd a thoirt doibh, a dheanamh ni bu luachmhoire. O a Thighearna, 's beag tha fios againn ciod tha 'nad bheachd as ar leth! Cò 's urradh do cheumanna dorcha a lorgachadh, no buntuinn do Fhreasdail a thuigsinn! Na tha thu a' deanamh a nis, cha tuig sinn; ach tha làn earbs' againn ann ad gheallaidhnibh prìseil féin, agus is aobhar-aoibhneis leinn a smuainteachadh gu'n tuig sinn e uile 'na dhéigh so.

Cosmhuil ris na deisciobuil bhochda sin, theagamh gu bheil cuid agaibh tha 'ga leughadh so, mar air druim cuain bhuaireasaich: tha 'ghaoth a' séideadh, tha'n fhairg' air at, tha'n oidhche dorcha, tha Iosa as an t-sealladh, gun fhios c'àite; ach na caillibh 'ur misneach agus na tugaibh céill. Cha d'thàinig an t-àm fhathast chum fuasgladh oirbh, cha'n'eil ann fhathast ach a' mheadhon-oidhche, fuirghibh chum an ceathramh faire, agus gun teagamh thig e chum 'ur saoradh.

"Thàinig Criosd chum nan deisciobul ag imeachd air a' mhuir," agus b'àill leis dol seachad orra.

Bha so cruaidh da rìreadh; ach 's beag tha fios againn ciod tha ann am beachd ar Slànuighir. Cha 'n e na tha dùil againne tha 'na bheachd, a nì e: tha e mar gum bitheadh e ri dol seachad òirnn air amannaibh àraid, 'nuair tha e teachd chum cobhair agus sòlas a thoirt dhuinn, 'nuair tha a shùil òirnn, agus caomh-thruacantas aige r'ar deuchainnibh. Ma tha Criosd a' tionndadh air falbh uainne air àm air bith agus sinn fo ànradh, bitheamaid làn-chinnteach nach h-ann le dìth gràidh no dh'easbhuidh caoimhneis. Cha dean e tàir oirnn—cha dìchuimhnich e sinn gu dìlinn—na cailleamaid gu sìorruidh ar dòchas ann.

"Ach an uair a chunnaic iadsan e ag imeachd air a' mhuir, shaoil iad gu'm bu tannasg a bh' ann; agus ghlaodh iad."

'Nuair chunnaic iad e, ghabh iad eagal mòr. Is minig 'nar n-aineolas a ghabh sinne eagal mar an ceudna, 'nuair bha Criosd a' teachd ann an caoimhneas, agus gun fhios againn cò e; bu mhiann leinn teicheadh nam b' urradh dhuinn, eadhon o'n tèaruinteachd a's prìseala. "Ach air ball labhair Criosd riu." 'Nuair chunnaic esan gu'n robh eagal mòr orra, ghabh e truas diùbh, cha b' urradh dha bhi ni b'fhaide 'na thosd. Ma bha a choslas, a' teachd air a' mhuir, eagalach, bha a bhriathran sòlasach; thuirt e riutha, "Biodh misneach mhaith agaibh; is mise ta ann, na biodh eagal oirbh."

A Chriosduidh thruaigh a tha fo thrioblaid, éisd na briathra sòlasach, agus gabh a' mhisneach tha do mhaighstir a' ceadachadh dhuit; tiormaich do shùil, tilg air falbh do ghruaim, dean gàirdeachas anns an Tighearna. *Is mise ta ann,* arsa Criosd. Cha'n'eil e 'g ràdh co è, cha d' innis e 'ainm, cha robh sin feumail; c'arson a dh' ìnnseadh? B'eòlach a chuid caorach féin air a ghuth, aithnichidh gach caora 'na threud a ghuth am measg nam mìltibh. *Is*

*mise ta ann,* arsa Criosd; mise, Ard-Uachdaran agus Tighearna nèimh agus talaimh!—mise, aig am bheil smachd thairis air a' ghaoith agus air an fhairge, agus do'n éiginn doibh géilleachduinn!—mise, 'ur Tighearna agus 'ur Slànuighear, agus 'ur earaid, a chuala sibh an raoir air a' bheinn a' guidhe air 'ur son! B'iad sin na focail shòlasach do na deisciobluibh thruagha. O Iosa bheannaichte! a mhàin abair ruinne, *Is mise ta ann,* agus an sin, a dh' aindeoin gaoithe agus fairge, a dh' aindeoin cogadh nan dùilean gu h-uile, a dh' aindeoin dhaoine agus dheamhan, tha sinn tèaruinte!

"Agus chaidh e suas d'an ionnsuidh do'n luing; agus luidh a' ghaoth: agus bha uamhas mòr thar tomhas orra, agus ghabh iad iongantas. Oir cha d'thug iad fa'near *miorbhuil* nam builinnean; oir bha'n cridhe air a chruadhachadh."

Cò, O Thighearna, tha cosmhuil riutsa! tha deanamh air nèamh agus air talamh na nithe tha deònach leat féin; agus ni bheil a h-aon ann a's urradh stad a chur air do làimh, no a ràdh riut, Ciod a tha thu a' deanamh?

---

## *Criosd a' ciùineachadh na Fairge.*

"RACHAMAID thairis," arsa Criosd r'a dheisciobluibh, "air muir Ghalile;" agus, air ball, thug iad leo esan anns an luing mar a bha e, agus bha longa beaga eile maille ris mar an ceudna. An do shnàmh long riamh air cuan anns an robh luchd co prìseil? An do chuireadh urram co mòr riamh air muir Ghalile, no air aona mhuir eile? Dh'fhàg na loingeis bheaga an tràigh. Bha fè ann agus ciùine 'nuair thog iad na siùil agus chuir iad fo sgaoil; ach cha b' fhada bha iad air falbh 'nuair shéid a' ghaoth agus thòisich an stoirm. Is tric

tha so a' tachairt, is lìonmhor iad tha a' togail o thìr le dòchais àrda, nach 'eil fada o chladach an òige, 'nuair tha neòil dhubha, dhorcha, a' cruinneachadh, a' mhuir ag at, a' ghaoth a' séideadh, agus ànradh a' dlùthachadh air gach làimh. Mar so thachair do na deisciobluibh. "Dh'éirich doinionn mhòr ghaoithe, agus leum na tonnan a steach do'n luing, air chor as gu'n robh i nis làn." Ghlac sgìos an nàduir-dhaonna Criosd, agus ghéill uachdaran nàduir, car tamuill, do lagh agus do chumhachd nàduir. Bha e ann an deireadh na luinge, agus thuit e 'na shuain. Ged bha esan 'na Dhia, bha e, mar an ceudna, 'na dhuine, agus 'na nàdur daonna bha laigse nàduir fuaighte ris; bha e sgìth, agus ghabh e tàmh ann an deireadh na luinge, bha cluasag fo 'cheann air na clàraibh daraich, agus gun fhasgadh os a cheann ach na speuran dorcha duaichni. Cha robh e fada 'na thàmh 'nuair a thàinig an oidhche, agus an cois na h-oidhche bha dorchadas, agus an cois an dorchadais bha an doinionn mhòr. Tha na neòil air an riasladh as a chéile, tha'n dealanach a mach, tha fuaim an tàirneanaich oillteil, thòisich an dìle mhòr, bha na tonnan a steach san luing air chor 's gu'n robh i nis làn, bha cridheachan nan deisciobul fo bhuaireas, gun fhios ciod a dheanadh iad, no cia mar thigeadh iad as. Bha iad an impis céill a thoirt, agus 'na lorg sin an impis dol fodha, 'nuair a chuimhnich iad gu'n robh Criosd, am maighstir, san luing. Ghreas iad far an robh e. Feuch! sin e 'na shìneadh air clàr na luinge 'na shuain. Cha robh e ann an suain ni bu shàmhaiche 'na naoidhean ann an uchd Muire, na bha e nis ann an àirde na stoirm. Cha robh eagal no imcheist no agartas coguis san inntinn sin: bha sìth san anam bheannaichte. Am b' urradh dhuitse tha 'ga leughadh so, cadal san stoirm? Is dàcha nach b' urradh. Bha Iudas san luing so; tha mi a' làn-chreidsinn nach b' urradh dhàsan cadal. Far am bheil coguis saor o

olc, agus cridhe làn do ghràs Dhé, far am bheil earbsa ann an Dia, tha an cadal sàmhach. An cuimhne leat Iacob? Bha e mach air thurus 'na aonar, thàinig an t-anmoch air fada o thigheadas dhaoine, gidheadh cha robh eagal air-san; ghabh e clach mar cheann - adhairt, agus luidh e sìos gu tàmh. Chaidil e ann an sìth. An cuimhne leat Daibhidh a mach air an raon, 'nuair dh' éirich Absalom suas ann an ceannairc 'na aghaidh, agus 'nuair bha e ann an cunnart a bhi air a mhilleadh agus air a sgrios, thubhairt e—

Nach lìonmhor iad, mo naimhde, 'Dhia,
'Sìor dhol am meud gach là;
Is luchd mo thrioblaid, iomadh iad
Ag éiridh rium a ghnàth.

B'e so cor Dhaibhidh; ach sheinn e le misnich agus dòchas àrd—

Air Dia do ghairm mi féin le m' ghuth,
Dh' éisd as a thulaich naoimh;
Luidh, chaidil, agus mhosguil mi,
Chùm Dia mi suas gu caomh.

An t-abstol Peadar, an oidhche mun robh a mhiann orra a chur gu bàs, bha e 'na shuain eadar dà shaighdear; agus ann an suain co tròm, 's gum b'éiginn do'n aingeal buille tròm a bhualadh agus coinneal a lasadh mun do dhùisg se e. Bheir Dia tàmh do luchd a ghràidh. Is sona, gu là-bhràth is sona iadsan a dh' fheudas luidhe sìos anns an anmoch, gun eagal gun imcheist; 'gan tasgaidh féin seachad ann an làmhaibh an Cruith-fhir le dòchas agus earbsa làidir.

Air an lìonadh le oillt agus fo uamhas mòr, ghreas na deisciobuil a dh' ionnsuidh Chriosd, agus thubh airt iad ris, A mhaighstir, nach 'eil suim agad gu'n

caillear sinn? O! 's lìonmhor iad a ghairmeas air Chriosd san stoirm a ta dearmadach air ann an là na ciùine. 'S iomad ùrnuigh nìtear ann an àm na doininn, ann an àm na h-éiginn, leòsan a ta caoin-shuarrach mu Chriosd air àmannaibh eile, ann an latha grianach na slàinte agus an aoibhneis. Tha feadhain ann nach gairm air Dia air àm air bith ach fhad 's a tha a làmh thairis orra, agus an t-slat-sgiùrsaidh san làimh sin. Ciod a' bharail a bhiodh agad air a' charaid sin a dheanadh dearmad ort, agus nach tigeadh a' d' chòir air àm air bith ach 'nuair a bhiodh iasad no coingheall a dhìth air? Ciod a' bharail a bhios aig Dia air na h-ùrnuighibh sin a tha air am fàsgadh asaibh le éiginn agus bochduinn? Gidheadh 's ann le buntuinn mar so a ta Dia a' treòrachadh dhaoine d'a ionnsuidh féin. Tha e 'gan coinneachadh air tùs anns an fhùirneis air a dearg-theasachadh. 'S e gràdh tha ann am beachd Dhé le gach deuchainn tha e a' leigeil 'nar caramh. 'Nuair chì mi an t-Athair naomh a' càramh neach air bith ann an trioblaid, agus a' leigeil deuchainn air bith 'na rathad, tha dòchas agam d'a thaobh: ceart mar bheachdaicheas mi air gobhainn, 'nuair chi mi e 'cur gàd iaruinn san teine, tha mi air ball a' tuigsinn gu bheil e 'dol g'a chur gu feum, a' dol a dheanamh nì-eigin leis nach b'urradh dha fhad 's a bha e fuar agus cruaidh. Tha e 'ga chur san teine chum 'oibreachadh gu feum. 'Na thrioblaid ghairm Manaseh air Dia; agus is lìonmhor iad air talamh, agus O! 's lìonmhor iad ann an glòir a's urrainn a ràdh, 'S maith dhòmhsa gu'n robh mi fo thrioblaid! Thusa ta 'ga leughadh so, innis dhomh 'n do thionndaidh na stoirmean a choinnich thu 'nam beannachadh dhuit, air neo 'nam mallachd? Na chruadhaich no 'n do leagh iad do chridhe? Na dhùisg iad thu chum ùrnuigh, air neo an d' fhuadaich iad thu ni'sfaid' air falbh o d' Dhia? 'Bheil thu ri gearan fo d' dheuchainnibh, no 'bheil thu a' càramh do chùis fa chomhair an Tigh-

earna? Dhùisg na deisciobuil Criosd, agus chronuich e iad; ach c'arson? An ann chionn gu'n do bhrist iad air a shuain? Tha cùnntas againn air seachd fichead Sasunnach a bh'ann am prìosan cumhann ann an Innsibh na h-aird-an-ear, ann an gainntir dhubh Chalcutta, nach robh ach ochd-troidhedeug air fad agus air leud, agus gun fhosgladh sam bith ann ach aon toll aimhleathan chum àile fionnar a leigeil a steach, agus so uile fo theas loisgeach na gréine, agus a' chuid bu mhò do na daoine treuna sin a' call fola agus air an lot go truagh. Bha fulangais nan daoine so, agus an gearan truagh a rinn iad, co mòr 's gu'n do ghabh aon do na h-Innseanaich truas diubh, agus chaidh e gu h-iochdmhor chum ceann-feadhna an fheachd d' am buineadh e, a dh'iarraidh cead na daoine so a theasraiginn. Ach 'an tiota bheag phill e, ag ràdh, gu'n robh an ceannfeadhna 'na shuain, agus gum bu bhàs dàsan a dhùisgeadh e roi'n àm. Mun do dhùisg esan bhàsaich mòran do na Sasunnaich bhochda; ach cha'n ann mar so dhuitse, Iosa bheannaichte! thusa, Slanuighear an t-saoghail! Cha dean thusa tàir no dìchuimhn' air na prìosanaich. Cha'n'eil do chluas dùinte chum 's nach éisd thu. Tha osnaichean a' chridhe bhriste, bhrùite, co milis, bhinn leat ri ceileiribh nan aingeal. Chronuich e na deisciobuil, cha b'ann airson a dhùsgadh, ach airson an dìobhail misnich, an gealtachd, an eagail. Bha eagal orra gu'n rachadh iad a dhìth; cha d'thug iad fainear cò bha maille riu san luing. C'arson a ta sibh eagalach? deir esan, sibhse air bheag creidimh! B'e laigead an creidimh fàth an eagail. Ann an là na doininn tha creidimh làidir feumail, creidimh a dhlù-cheanglas an t-anam ris féin, agus a dhùisgeas gràdh, agus dòchas, agus earbsa 'na gheallaidhnibh. Agus cia mar chronuich e iad? Is dearbh-chinnteach mi gu'n robh barrachd gràidh, agus iochd, agus caomhalachd 'na ghuth agus 'na chainnt na bha do

chorruich. B'e cronuchadh caraid thruacantaich, theas-chridheich a bh'ann, esan aig an robh comh-fhulangas airson an laigse, agus a chuimhnich gum bu duslach a bh'annta.

"An sin dh'éirich e, agus chronuich e na gaothan agus an fhairge; agus bha ciùine mhòr ann."

'S ann an so bha 'n sealladh iongantach! Air leam gu bheil mi 'ga fhaicinn a' fosgladh a shùilean, ach cha'n ann le clisgeadh no uamhas. Faic e a' seasamh air clàr-uachdair na luinge, cha'n ann le deifir no fo ghealtachd; faic e ag amharc 'an uchd na gaillinn; agus ciod a thubhairt e? Chronuich e na gaothan agus an fhairge! Dh'éisd a' ghaoth, dh'eisd an fhairge; chual' iad guth an Tì chuir fo ghluasad iad air tùs,—ghéill iad; agus feuch, bha ciùine mhòr ann! Shìolaidh gu grad, mar ann am priobadh na sùl, na gaothan agus an fhairge, agus bha ann fè nan eun! Bha ann ciùine mhòr; cha robh fuaim no toirm r'a éisdeachd ach farum sàmhach nan ràmh, torman tròm a' chuain, agus osnaichean taingeil nan deisciobul. Ghabh na daoine iongantas, agus cha bu neònach ged a ghabh. "Ciod e ghnè dhuine so," ars' iadsan, "gu bheil na gaotha féin agus an fhairge ùmhal dha." A leughadair, gabh aire do na chual' thu agus a liuthad trioblaid agus teinn a thig air an fhìrean chòir,—'s lìonmhor trioblaid 'na theaghlach agus 'na phearsa; dearbhaidh Dia e air ioma dòigh, buailidh a shlat gu cruaidh, tuitidh na buillean gu tric, beucaidh na h-uisgeachan gu garbh, agus tonn an déigh tuinne bristidh iad thairis air. C'àit am bheil e 'n sin ri amharc airson sòlais agus cul-taic? C'àit ach ris-san a smachdaich an doinionn agus a's urrainn gach doinionn eile a smachdachadh mar an ceudna, a' labhairt an fhocail, Tosd! agus air ball bidh ciùine mhòr ann. Cha'n'eil e furasda do'n duine bhi uile gu léir 'na thosd an àm na stoirm, ann an oidhche a bhròin 'an àm na deuchainn. Tha e ceadaichte dhuinn ar gearan a dhean-

amh ri Dia, ged nach feud sinn gearan 'na aghaidh: ach buinidh e dhuinn a bhi strìochdta,—mothuchadh a bhi againn air an làimh a tha 'gar bualadh,—a bhi 'nar tosd, do bhrìgh gur h e Dia tha buntainn ruinn. Tha Dia a' leigeil ànradh agus trioblaid an car na feaghnach a's taitneach leis. Ged sheòlamaid san aon luing ri Criosd, eadhon 'na chuideachd féin, choinnicheadh a' ghaillionn sinn, shéideadh a' ghaoth, agus bhitheamaid do réir coslais an impis dol fodha. Thachair so do'n dà-fhear-dheug; agus tachraidh e do gach caraid a th'aige. Cuimhnich so, O m'anam! agus earb 'na ghràdh. Theagamh gu bheil thu 'g ràdh, O bu shona na deisciobuil sin aig an robh Criosd maille riu san luing, agus comas an gearan a dheanamh ris! Nam biodh e, ars' thusa, dlùth dhòmhsa, rachainn mar an ceudna d'a ionnsuidh, dh' ìnnsinn da fàth mo bhròin, gheibhinn faothachadh do m' chridhe brùite. Thig! 's e do bheatha. Ged nach 'eil e r'a fhaicinn, tha e dlùth; ma ghlaodhas tusa, éisdidh esan; freagraidh e, Tha mi'n so! agus bheir e dhuit an teasraiginn sin a's fearr dhuit-sa, agus a bheir am barrachd glòire d'a ionnsuidh féin. Theagamh gur h-i a' choguis leònta an doinionn tha cur riut agus 'gad fheuchainn. Tha eagal ort roimh chorruich Dhé—tha tàirneanach a's miosa na tàirneanach nan speur a' deanamh fuaim uamhasach a' d' chluasaibh,—tha lagh 'gad agairt,—os do cheann cha léir dhuit ach Dia mòr naomh, glòrmhor a'd' aghaidh. Dia 'am feirg riut. Tha thu 'g amharc fathast agus cha léir dhuit ach slochd gun ghrinneal, loch oillteil far am bheil an teine nach bi chaoidh air a mhùchadh. Tha thu 'g amharc an taobh stigh dhìot, agus chì thu 'n sin cridhe cealgach, fuar; cionta agus truaighe. Ciod a's éiginn tachairt ach uamhas agus oillt. Am feadh 's a tha'n doinionn a' mairsinn, 's éiginn do'n anam teicheadh gu fasgadh; ach c'àite 'bheil am fasgadh aige r'a fhaotainn? C'àite 'bheil cala na sìth? Cia mar a chiùinichear corruich

Dhé? Cò labhras as do leith? Falbh d'a ionnsuidh a ta 'na shuain ann an deireadh na luinge. Esan, agus esan amhàin tha comasach air labhairt ris a' choguis leònta, Tosd! bi sàmhach! Shaor mise thu, riaraich mise ceartas an Athar, thug mise ìobairt-réite air do shon, ghiùlain mi do bhròn, dh'fhuiling mise cruas na gaillinn ann ad àite. A nis cha'n'eil dìteadh dhuit. Thig dlùth, bi fo dheagh mhisneach, tog do shùil chum nèamh, agus can, Faic, O Dhé! mo sgiath; amhairc orm ann an gnùis t'fhirùngta féin.

Ach ged a sheachnadh deisciobuil Chriosd gach doinionn eile, tha latha bruailleanach a' bhàis a mach orra. 'S éiginn duinn uile teachd, luath no mall, chum bruaich Iordain, agus an t-aiseag deireannach a ghabhail. Tha'n t-aiseag sin, air uairibh, dorcha agus stoirmeil. C'àite 'bheil sìth san àm sin r'a faotainn? Cò a sheasas r'ar taic 'nuair tha taic an t-saoghail agus na bheil air 'uachdar a' fàilneachadh? Esan, agus esan amhàin, 's urrainn, eadhon an sin, a ràdh, Tosd! leig le m' sheirbhiseach triall ann an sìth. Cuiridh so òran binn 'na bheul.

"'Se Dia is tèarmunn duinn gu beachd,
Ar spionnadh e 's ar treis':
An aimsir carraid agus teinn,
Ar cobhair e ro-dheas.

"Mar sin d'an gluaist' an talamh tròm
Ni h-aobhar-eagail leinn:
D'an tilgte fòs na sléibhte mòr
Am buillsgein fairg' is tuinn'.

"Na h-uisgeacha le beuca bhurb,
D'an rachadh thair a chéil':
Le'n ataireachd d'am biodh air chrith
Na beannta àrd gu léir.

"Ta abhuinn ann, ni cathair Dhé
Le 'sruthaibh sèimh, ro-ait:
Fìor-àite naomh an Tì a's àird',
Am bheil sìor-chòmhnuidh aig'."

A leughadair, chunnaic thu eagal nan deisciobul air chuan san doininn. Cia mar sheasas tusa air latha mòr an Tighearna, 'nuair bhios na dùilean uile a' leaghadh le dian-theas; 'nuair chluinnear tàirneanach an Tighearna ri fuaim eagalach o thaobh gu taobh do'n t-saoghal mhòr? 'nuair tha'n domhan 'na chaoiribh dearga lasarach, 'nuair bhios a' ghrian mar theine agus a' ghealach dearg mar fhuil? 'nuair bhios an talamh air am bheil sinn a nis a chòmhnuidh, le gach sliabh agus beinn agus monadh 'nan lasraichibh àrda? An sin cluinnear tromp an àrd-aingil; seasaidh Criosd ann an glòir,—Mac an duine 'na Bhreitheamh air an t-saoghal! Mun tòisich e air 'oifig àrd a chur an gniomh, gairmidh e le guth a chluinneas an domhan, Tosd! bi samhach!—Bithidh sàmhchair ann mar shàmhchair na meadhon-oidhche 'nuair tha gaoth nan speur 'na suain. Iarraibh an Tighearn am feadh 'sa tha e r'a fhaotainn; siribh e am feadh a ta e dlùth. Tréigeadh an t-aingidh a shlighe, agus an duine eucorach a smuainte; agus pilleadh e ris an Tighearna, agus nochdaidh e tròcair dha, agus r'ar Dia-ne a bheir maitheanas gu pailt.

---

*Taisbean Chaomhain.**

B'e Caomhan aodhaire spioradail an t-sluaigh ann an Gleann-Ormaig. Bha làithean a bheatha ag imeachd seachad co réidh, shàmhach, shiùbhlach ri sruth na h-aibhne bha 'ruith troi 'n ghleann.

* This article is translated from Dr Smith of Campbeltown's admirable work on the Pastoral Office.

Bha an t-slighe air an robh e a' gluasad do ghnàth glan. Cha robh e beò a b' urrainn, eadhon ann an gamhlas, an ni a b' fhaoine chur as leth Chaomhain ach na bha chum a chliù. Bha meas air Caomhan an àigh. Dh'éisd a threud le aire agus furachas mòr ris, oir bu taitneach a ghuth. Thuit a chòmhradh o 'bhilibh mar bhraona do'n drùchd air na blàithibh maoth. Bha spiorad Chaomhain màlda, iriosal. Bha a chridhe fiùranta caoin. Ach ma bha e ann an tomhas mòr caoin, màlda, bha e ann an tomhas a b' àirde meath-chridheach, gealtach. Mur a dùisgeadh a ghuth ciùin an t-uan as a shuain, cha robh do mhisnich aige a ghuth a thogail gu colgarra àrd, seadh eadhon ged robh an leòmhann no'n sionnach dlùth, ged chitheadh e caora bhochd amaideach a' dol air seacharan chum bile nan creag, no gu coire sgithich nan dris; cha deanadh Caomhan màlda ach sanas sèimh sìtheil a thoirt doibh, air eagal an cur gu geilt, no oidheirp shaothaireach a thoirt as an déigh: b' fhèarr leis leigeil leo siubhal mar a b' àill leo agus gabhail air an aghart 'nan siubhal seacharanach gòrach. Labhair e riutha gu tric mu chas-chreagaibh arda cunnartach; labhair e riutha an sgitheach 's an dris a sheachnadh; dh'iarr e orra fuireach o bhilibh nan sgàirneach àrd, agus o bhruachaibh corrach nan eas: ach air eagal corruich a chur air a threud, rinn e so uile ann am briathraibh coitchionn. Cha d' thubhairt a h-aon seach aon diubh, 'S tusa a' chaora sheacharanach, 's tusa tha a' tathaich coire nan dreas, is tusa eile tha ag iarraidh bruaich an eas ud thall. Labhradh e riutha gu coitchionn mu thimchioll neart an leòmhainn agus mu sheòltachd charach an t-sionnaich; ach cha robh do mhisnich aige na theireadh ris a' chaoirich so, no ris an aon eile, Tha thusa gu h-àraid ann an cunnart mòr. Cha b'urrainn da a chantainn ri aon seach a h-aon diubh, Tha an leòmhann no an sionnach sa' cheart àite

do'm bheil a mhiann ortsa air an àm so triall. Cha 'n e idir gu'n robh Caomhan gun ghràdh do'n treud; ach bha eagal air oilbheum a thoirt doibh, agus bha e féin deònach air a bheatha chur seachad gu ciùin, sàmhach. Chreid a threud gu'n robh gràdh anabarrach aige orra, a chionn nach do chronuich e iad, agus bha gràdh acasan air. Bha iad, a' chuid bu lìonmhoire dhiubh 'nan treud soirbh, sàmhach; agus ged nach robh Caomhan eudmhor, iomaguineach, smachdail, cha robh e uile gu léir dearmadach, leasg. An àite bhi déigheil air barrachd a dheanamh, bha e sona gu'n d'rinn e na h-uiread. Thug e taing do Dhia gu'n robh a shaothair co feumail, gun agartas coguis nach robh e 'deanamh na dh'fheudadh e. Bha na h-uile m'a thimchioll toilichte le Caomhan; cha robh focal 'na aghaidh; bha a chliù anns gach gleann mu'n cuairt. Smuaintich e air aodhairibh eile. "Mur 'eil mi rompa," ars' esan, "tha mi a dh'aon chuid suas riutha." Bha e làn-thoilichte leis féin; agus smuaintich e gu'n robh Dia, mar an ceudna, toilichte. Mar so chuir Caomhan seachad a làithean,—là a' falbh, agus là a' tighinn; agus bha a dhòchas, 'nuair a dh'fhosgladh e a shùilean ann an sìorruidheachd, gum b'ann ann an glòir, agus gum b'i so an fhàilte sholasach, Thig, a dheagh sheirbhisich, sealbhaich an rìoghachd a dh'uidheamaicheadh air do shon mun do leagadh bun-stéigh an t-saoghail.

A chridhe làn do na smuaintibh sòlasach sin, dhìrich e, air feasgar àillidh samhraidh, uchd na beinne, a choimhead na gréine 'dol fodha sa' chuan. "O! cia sona," ars' esan, "an duine sin a ghabhas gu tàmh agus a dh'fhàgas an saoghal so mar tha'n lòchran glòrmhor sin a' dol gu clos san anmoch. Is sona esan, gu dearbh, a tha 'luidhe mar a' ghrian ann an sìth an déigh a chuairt a ruith; agus a luidh mar a' ghrian gu éiridh a rithist, le àilleachd a's soillse a's glòrmhoire ann an saoghal eile. Gu

ma h-ann mar sin a thig m'fheasgar-sa, agus mar sin a dh'éireas mise air maduinn na h-aiseirigh!"

Cha luaithe labhair e na briathra sin na chual' e, mar gum b'ann, aingeal an anmoich feadh dhuilleach nan craobh air a chùl. Thionndaidh e agus faicear *Bith* no *Urra* àillidh aig an robh aogas ni bu dreachmhoire agus ni bu mhàlda na gath-gréine an anmoich air an robh e o chionn tamuill a' beachdachadh. Bha 'eideadh mar àile fìor-ghlan nan speur,—a ghuth co tlàth, fharasda, fhòil ri fuaim dheireannach nan teud air a' chlàrsaich bhinn, 'nuair thogas òigh a' chiùil air falbh a làmh.—Lùb Caomhan a cheann gu làr—focal cha d' thàinig as a bheul. "Sìth dhuit," ars' an t-aingeal. Uaith so, ged bha uamhas naomh air a chridhe, cha robh geilt.

"A Chaomhain," ars' an t-aingeal, "beachdaich air a' ghleann ud shìos, agus thoir fainear na chì thu." Thionndaidh Caomhan ris a' ghleann, agus bheachdaich e gu geur. Bha solus ni bu shoilleire na gath-gréine a' mheadhon-latha a' deàrsadh air cluaintibh a' ghlinne. Ann an soillse an t-soluis so, chunnaic e aitreabh 'ga togail a thug bàrr ann an àilleachd 's ann an dreach air teampull Sholaimh no pàilliun Thadmoir an Fhàsaich.

Bha deich mìle agus deich uair deich mìle làmh a' comh-oibreachadh chum a togail; agus ceart mar bha e fathast a' beachdachadh oirre, bha i, mar gum biodh i cheana ullamh crìochnaichte. Mhothuich e slochd mòr air 'ullachadh ann an aigean a' ghlinne, agus sios san t-slochd sin bha gach ni gun fheum, fuigheall nan clach, an aoil agus na gainmhiche gu léir air an tilgeadh. Bha 'm fiodh a bh' aig an luchd-oibre mar lobhtaichibh-seasaimh mu thimchioll na h-aitreabh, air an robh na clachan air an snaidheadh agus air an uidheamachadh, gach aon air son a h-àite féin, fhathast gun toirt as a chéile; agus dh' fheòraicheadh do'n Ard-fhear-togail ciod a dheanadh iad dhiùbh. "Gabh," ars'

esan, "a' chuid a's feàrr dhiubh agus dean puist dhiubh ann am Phàilliun, far an seas iad gu sìorruidh; ach a' chuid eile, cha'n'eil barrachd feum againn dhiùbh, cha'n'eil feum ni's mò annta; tilg iad far na chàirich thu am fuigheall eile, agus anns an ionad sin loisg iad leis an teine a's sgaitiche." Cha luaithe thugadh an àithne seachad, na air ball thòisicheadh air a cur an gnìomh. Sail an déigh saile thugadh a nìos; bha iad air an dealachadh o chéile, am maith agus an t-olc; cuid chum a bhi 'nam puist san teampull, cuid chum bhi air an tilgeil san t-slochd. Mar a làimhsich iad a h-aon do na sailthean sin, agus mar bha iad 'ga cur gu taobh air son a losgadh san t-slochd, dh'fhairich Caomhan a chruth uile a' criothnachadh; ghrad chlisg e le oillt, mar gum biodh deich mìle droch-spiorad an taobh a stigh dheth; thàinig tuainealaich agus uamhais 'na cheann; ghlaodh e mach fo oillt, "O! mo Dhia! caomhain, sàbhail mi! tròcair do m' anam, O Thighearna! mur 'eil e nis ro-anmoch tròcair a ghuidhe agus ùrnuigh a dheanamh!"

"Nam biodh e ro-anmoch," ars' an t-aingeal, "agus nam biodh là na tròcair gu bràth seachad, cha robh mise air mo chur air teachdaireachd nan gràs do d' ionnsuidh. Cha'n'eil do latha uile gu léir seachad. Eisd, bi glic, agus gabh rabhadh."

"Och! mo thruaighe mi, O Dhé! ciod a's ciall do na chunnaic mi? Tha càileiginn do mhothuchadh agam mu sheadh an taisbein so. Labhair, aingeil an àigh! agus gu'n deònaichear dhòmhsa gràs chum éisdeachd."

"An aitreabh a chunnaic thu," ars' an t-aingeal, "'si sin Eaglais Dhé, agus is iad aodhairean an t-sluaigh, na meadhonan tha e a' cleachdadh chum a togail. Mòran diubh an déigh dhoibh saoithreachadh ann an togail na h-aitreabh so, ach nach robh co dìchiollach, eudmhor, dhùrachdach 's a dh'fheudadh iad, agus mar bu chòir dhoibh a bhi, do bhrigh nach 'eil

feum tuilleadh orra, tha iad air an dìteadh. Chunnaic mi do chunnart-sa; ghreas mi thoirt sanais duit, dh'oilltich mi 'nuair mhothuich me do d'leisg, do d' dhì-misnich, agus do'n bheag saothair a bha thu a' cleachdadh. Cha'n fhoghain duit a bhi beusach, ciùin, màlda; 's éiginn duit, mar an ceudna, bhi dùrachdach, treun, furachail, smachdail. Nach do spion mi thu mar aithine as an teine? Imich ann an sìth, cuimhnich do chunnart, bi deanadach, dàna. Bi ann ad fhear-cronuchaidh co maith 's 'nad fhear-comhfhurtachd. Bi eudmhor nam b'àill leat a bhi ann ad phost snasmhor, buan, ann am pàilliun dreachmhor an Ard-Rìgh!

Dh' amhairc Caomhan. Cha robh 'n urra spioradail r'a fhaicinn! sgaoil e a sgiathan airgiodach àillidh, agus shiubhail air imeachd na gaoithe gu nèamh. Bha 'fhuaim mar chiùin-thorman an uillt 'an gleann Lòra nan sruth, 'nuair chluinnear e gu borbhanach, sèimh, air oiteag na h-oidhche.

---

### *Faoghaid an Fhéidh.*

Bu chiùin, àillidh a' mhaduinn air an cualas tathunn nan gadhar ann an àird Choire Lùnndai. Dhùisg am fiadh air a leabaidh luachrach, thog e 'cheann fiadhaich, chual' e 'n fhuaim a' tighinn air àile glan nam beann. Dh' fhàg e 'leaba luachrach san lagan uaigneach aig bun nan stùc, 's thug e air troimh 'n aisridh chumhaing, chas, gu bearradh nan creag. Le 'chuinnein fiadhta san t-soirbheas, agus a chròc chabarach àrd r'a faicinn eadar iad 's fàire, mhothaich an t-sealg do'n fhiadh. Sheas e car tamuill,—ceò glas, tana na maidne a' snàmh seachad air,—sheas an laoch, ag amharc, mar gum b'ann, le tàir air an fhaoghaid mhall-shiùbhlach a bha teachd air a thòir; ach co luath 's a thog iad ri uchd na

sgàirneich air 'aisridh chorraich féin, thàr e as. Siùbhlar gu h-eutrom, uallach, troi'n mhòintich 's mu ghuaillibh bheann ag iarraidh dubhair, agus diomhaireachd na coille ann an gleann a' bharraich. Ann an làn-earbsa á 'chàil agus a luathas féin, pillear gu grad air an t-slighe cheudna, a' ruith calg-dhireach an coinneamh na seilg. Anns gach car a's lùb a's iathadh, tha 'n fhaoghaid 'ga lorgachadh agus gu dian air a thòir. Thionndaidh e romhpa agus thugar as le luathas nan eang, gu dian, siùbhlach. Leagar a' chròca mòra air a dhruim, agus sìnear as le luathas na gaoithe, làn-earbsach 'na lùs féin, agus suarach mu'n fhaoghaid fhaoin a bha 'ga ruagadh. Tha na gadhair mall, ach neo-mhearachdach air luirg. Troimh mhòinteich a's bhruthaichibh, troimh choille 's troimh dhoire, troimh 'n fhrìdh uile gu seasmhach neo-sgìtheil, faic iad air a luirg. Tha e 'nan sealladh, chual' e'n tathunn, agus thug e as le luathas ùr. Faic e 'na dheann-ruith sìos troi'n choire, a mach troimh bhealach nam bò, nùnn troimh shlochd nan sionnach, suas ri uchd a' mhill àird, agus faidheòidh, gabhar fasgadh agus tàirngear 'anail ann an doire na Beinne-mòire. Ach ciod so an fhuaim tha 'ga ruigheachd? Feuch an fhaoghaid a nis gu teann a' dlùthachadh! Air a luirg tha gach gadhar a' ruith; agus tha mac-talla o gach craig a' freagairt d'an tathunn. Ghabh am fiadh mòr-eagal, agus teichear air tòir na greigh. Am measg chàich, air leis gum biodh e tèaruinte, ach iadsan suarach mu'n chor anns am faic iad e, seachnaidh e agus fògraidh as a' ghreigh e gu tur. Air a thréigsinn le gach aon, agus fuaim nan gadhar 'na chluais, tha e fo uamhas, tha e 'clisgeadh, tha e 'togail air a rithist, agus le uile luathas agus lùs nan eang, tha e 'teicheadh 's gun fhios c'àite. Tha 'chail, a chridhe, a spiorad uile anns an t-siubhal. Mo thruaighe! 's diomhain a shaothair. Tha tathunn na h-oillt a' dlùthachadh, tha iad san t-sealladh, dh' fhalbh a mhisneach, tha 'chàil air fannachadh,

thainig a luathas gu moille. Faic e san lagan ud thall a' saoithreachadh troi'n allt le ceum anmhunn, le gluasad na crùbaiche. Tha uaislean na seilg, tha luchd na faoghaid a' mothuchadh dha so, éisd an iolach àrd! tha beothachadh ùr ann an tathunn nan gadhar, tha iad aige! ciod so nì e? Cha'n'eil fàth dòchais. Fo chuthach theich an t-eagal, thionndaidh an laoch cabrach, 'an taic stuic seana chraoibhe dharaich, seasar, 's cuirear an fhaoghaid uile gu dùlan. Faic a' cheud ghadhar glas a ràinig e, air bàrr a chròice, éisd donnalaich nan con!—tha'm fraoch dearg le'm fuil, 's tha ladhair an fhéidh a' saltairt 'nan gaorr, tha 'dhòchas a rithist air dùsgadh, thug e aona chruinn-leum àrd thairis orra agus a mach uapa fhuair e: ach, mo thruaighe! b'i so an oidheirp mu dheireadh, tha iad fhathast 'na dhéigh, cha'n'eil tèaruinteachd dha air tìr; leigear e féin a mach air an t-sruth agus gabhar gu snàmh. Bha eilean bòidheach coillteach a mach o thìr, agus deanar g'a ionnsuidh; ràinig e'n tràigh, air a chlaoidh gu goirt, gun chàil gun mhisneach a' feitheamh na faoghaid, faic e a' fannachadh le sgìos, agus ag ospagaich le geilt. Tha'n t-sealg dlùth; thogadh caithream na buaidh; tha'n deur nach robh riamh roimhe air an t-sùil a nis a' tuiteam; tha e 'gabhail aon sealladh eile air a' choille 's air an doire air an robh e eòlach 's a thaoghail e ann an làithibh a shonais. Slàn leò gu bràth!—A chaoidh cha siubhail e iad; tha luchd a chasgairt a nis r'a thaobh; strìgh cha'n-'eil 'na chomas; tha'm buille dol g'a bhualadh; ach cò è uasal an àigh tha le aon fhocal a' smachdachadh na faoghaid? cò è tha tighinn a nìos 'na dhianruith, tha 'faicinn an fhéidh, tha 'gabhail truais? Cò è tha gairm, *Leigibh as e!* Faic gach gadhar air a cheangal suas; tha luchd na seilge balbh, 'nan tosd; tha cead nam beann aig an fhiadh; tha saorsa agus sìth, fasgadh agus tèaruinteachd a nis 'na shiubhal 's 'na ghluasad! Ach cò è an t-uasal àrd?

Thà an Rìgh d'am buin a' bheinn—righ na dùthcha, 's e thubhairt, Caomhnaibh am fiadh; thugaibh saorsa dha!

A leughadair! éisd agus thoir fainear: tha gliocas r'a tharruing o Fhaoghaid an Fhéidh.

An cual' thu riamh iomradh air, no 'n d' fhiosraich thu féin faoghaid an anama le lagh Dhé—mar tha'n t-anam air a chur air theicheadh o gach tèaruint-eachd bhreugach, mheallta, le iarrtais an lagha air a thòir, o àite gu àite, aig faidheòidh am bheil an t-anam air a shaoradh o fhéin-earbsa, agus air a tharruing gu a dhòchas uile chur ann an Criosd agus annsan amhàin airson tèaruinteachd.

Tha an duine air a dhùsgadh gu iomaguin mu chor 'anama, 'an lorg so tha e a' tréigsinn a dhroch cleachdainnean agus a ghnìomhara aindiadhaidh. Tha e faicilleach mu latha na sàbaid, cha dean e lochd no eucoir air a choimhearsnach, ach tha 'n Lagh ag ìnnseadh dha nach leòir so, gu bheil tuill-eadh na ùmhlachd do'n t-seòrsa so feumail, nach leòir sgur do'n olc, gur h-éiginn maith fhòghlum agus a dheanamh. Tha e a nis a' cur roimhe bhi 'na dhuine nuadh, tha e 'tòiseachadh air naomhachd a leantuinn agus gnìomhara maith a dheanamh, tha o ri ùrnuigh, tha e 'dol a dh' éisdeachd focal Dhé, tha e gu cùramach, faicilleach a' feitheamh air uile òrduighibh an t-soisgeil agus air meadhonaibh gràis, tha dùilaige gu bheil e tèaruinte; ach, mo thruaighe! ann an ùine gheàrr 's léir dha gu bheil so uile diomhain. Tha atharrachadh air an duine o'n leth a muigh, ach cha 'n 'eil atharrachadh air bith air an duine anns an leth a stigh. Tha e nis ag amharc air cor a chridhe, tha e 'saoithreachadh uabhar a chridhe a chumail fo smachd, agus 'ana-mianna gu léir a cheannsachadh, agus peacadh spioradail fhuadach o 'anam. A dh' aindeoin gach faicill agus furachras tha 'choguis a' strìgh 'na aghaidh, tha 'n lagh air a thòir, cha'n'eil fois no

sìth, no tàmh aige, tha e dearmadach air a dhleasdanais a thaobh-eiginn, no ciontach ann am peacadh; tha tathunn an lagha as a dhéigh, tha e 'g éisdeachd na fuaim—'S mallaichte esan nach 'eil a' deanamh na h-uile nithe, agus a' buadhachadh air an lagh gu h-uile, agus air no h-uile nithibh tha sgrìobhta san lagh. Tha a chreuchdan air am fosgladh as ùr, tha cungaidh-leigheis ùr a dhìth air. Chum Dia a dheanamh réidh ris, agus chum deanamh suas airson a pheacannaibh, tha e 'g a àicheadh féin; tha e 'toirt dhéircean gu neo-obann do na bochdaibh; tha e ag osnaich gu tròm; silidh a dheòir gu frasach; ach, am foghain so? 'Bheil iobairt-réite 'n so uile? Am measg gach deanadas agus gnìomh a rinn e, bha 'chridhe agus 'anam gun atharrachadh, gun chaochladh. Ciod a ni e? Dìol cha 'n 'eil 'na chomas, déirc iarraidh 's nàr leis, b' àill leis a bhi air a thèarnadh, ach cha'n urradh dha strìochdadh do ghràs saor an t-soisgeil. Chum fois fhaotainn d'a anam tha e a' tionndadh a shùl chum nèamh, agus chum an Fhir-shaoraidh ghràsmhoir, cha'n ann uile gu léir chum earbsadh as, no air 'fhìreantachd gu h-uile, ach chum fhaotainn uaithe na dh' fhòghnas mar ris na tha aige féin. Fois cha'n 'eil e fhathast a' faotainn; tha'n lagh air a thòir, agus 'ga lorgachadh o aon tèaruinteachd agus o aon fhasgadh gu fasgadh eile; tha'n fhuaim eagalach o àm gu h-àm 'ga ruigheachd agus 'ga dhùsgadh le oillt. 'S mallaichte esan nach 'eil seasmhach anns na h-uile nithibh 'gan deanamh, mallaichte esan a tha tighinn an déigh-làimh ann an coimhead an lagha gu h-iomlan. Tha a dhòchas 'ga fhàgail; tha e 'toirt céill, ciod a nì e? Dh' fheuch e gach dòigh, chleachd e gach oidheirp; tha gach deuchainn mar fhigheachan an damhanalluidh; tha 'dhòchas mar neach a tha toirt suas na deò; tha 'anam air a ruith gu dian leis an lagh, air a chur gu geilt agus oillt, air a thoirt gu dorsaibh a'

bhàis, gu bruaich an ann-dòchais. Faic an duine truagh san dus; tha e balbh, ciontach; a cheud fhocal, A Dhé dean tròcair orm 's mi peacach a' d' làthair. A nis, feuch! Prionnsa na Sìth, Tighearna na fìreantachd, a' teachd chum a theasraiginn agus a thèarnadh: éisd an guth, "O Israeil, sgrios thu thu féin, ach annam-sa tha do chobhair." Air a ruagadh mar a bha 'm fiadh o àite gu àite, o gach fasgadh agus ionad-dìon, tha e air a tharruing leis an Spiorad Naomh, agus a' teachd fo sgìos agus fo thròm-eallaich chum Chriosd, làn-fhiosrach air peacannaibh a nàduir agus peacannaibh a bheatha, agus a dhleasdanais, tha e air 'irioslachadh fa chomhair Dhé, cha'n'eil dòchas 'na anam ach trid Chriosd agus esan air a cheusadh. 'Se Criosd 'uile iarratas agus 'uile shlàinte; tha e le iongantas ag éisdeachd an fhocail shòlasaich sin, Esan a thig do m'ionnsuidh-sa, cha dean mi air chor air bith a thilgeadh a mach. Tha creidimh air a dhùsgadh 'na chridhe, 'an déigh iomad comhstrì agus deuchainn, tha e air a thoirt gu creidsinn gu'n do bhàsaich an Ti a's àirde 'na ionad, agus gu'n robh e ùmhal chum esan fhìreanachadh; gu bheil uile shaoibhreis beatha agus bàs Chriosd air an tasgaidh suas airson pheacach, airson a' pheacaich a's mò, eadhon air a shonsan. Trid cumhachd a' chreidimh so, 'an lorg gabhail ri Criosd, agus sochairean a shaorsa, tha a chridhe air a ghlanadh agus air a bheothachadh; tha e a' fuathachadh gach droch shlighe agus air 'uidheamachadh air son gach ni maith. Thigeadh buaireannan 'na charaibh, tha e 'faotainn neart o'n t-Slànuighear; tha e 'cur an aghaidh Shatain, agus tha e dìleas chum bàis. Ged tha coirbeachd 'ga thruailleadh tha e a' teicheadh thun an fhuarain a dh'fhosgladh airson neo-ghloine. Tha e gach là agus uair a' dol chum fola a' chrathaidh; tha e 'g éisdeachd guth Dhé ag ràdh, Tha mi'n sìth ris, leig as e!—fhuair mise saorsa dha:

—agus 'an lorg so tha e 'g imeachd air a thurus, a deanamh sòlais ann an Dia a shlàinte.

---

*Leabhar-lann a' Chrìosduidh.*

THA nis dà mhìle agus ochd ceud bliadhna o'n thubhairt Righ Solamh, "Air mòran leabhraichean a dheanamh cha'n'eil crìoch; agus tha mòran leugh-aidh 'na sgìos do'n fheòil." Ma bha so fior ann an làithibh Sholaimh, tha e gu mòr ni's fìrinniche anns na lìnntibh so. Tha do leabhraichean ùr a' tighinn a mach na h-uile latha nach 'eil e'n comas a h-aon air bith eòlas fhaotainn air a h-aon sa' mhìle dhiubh; agus da rìreadh is suarach an call, oir 's beag a's fiach a' chuid a's mò dhiubh. Ged bhiodh e 'n comas duine am faotainn uile agus an leughadh uile, bu bhochd an caithe-beatha dha a làithean a chur seach-ad san t-saothair dhiomhain. Cha'n e nach 'eil iomad leabhar maith a' teachd a mach, agus is fhada ghabh e uamsa tàir a dheanamh orra, no an diomol-adh. Bu chòir dhuinn a bhi taingeil airson an tomhais mhòir fhiosrachaidh agus eòlais tha nis r'a fhaotainn o leabhraichibh, agus an comas tha aig daoine bochda nis cuid diubh a leughadh. Ach ann an leughadh a' chuid a's fearr dhiubh, 's iomchuidh do dhuine bhi 'na earalas. Tha barailean mearachd-ach ann am mòran diubh, agus tha e duilich air uairibh am moll fhasgnadh o'n chruineachd—an fhìrinn o'n chuid tha mearachdach. Tha h-uile gnè eòlais tha feumail chum ar deanamh sona r'a fhaot-ainn ann an ceithir leabhraichean luachmhor air am feud gach duine bochd ruigheachd,—ceithir leabh-raichean tha air an ullachadh le ar Cruith-fhear gràsmhor air an son, agus air am feud sinn a bhi 'beachdachadh o àm ar n-òige gu sean aois, agus gidheadh nithe ùr fhaotainn annta do ghnàth. Tha

cheud aon do na ceithir leabhraichean so, saor, furasda ghiùlan, soirbh r'a fhaotainn, agus tha'n duine 's bochda san dùthaich gun leisgeul mur 'eil e aige. Tha an trì eile do ghnàth fa chomhair ar sùl, fosgailte mu'r coinneamh, agus 'gan tairgseadh féin d'ar beachd anns gach àite 'n urradh dhuinn a bhi feadh farsuingeachd an t-saoghail.

'Se 'cheud leabhar tha ann am bheachd, am BIOBULL, an leabhar prìseil anns am bheil na tha sinn r'a chreidsinn mu thimchioll Dhé, agus an dleasnas tha Dia ag iarraidh air mac an duine. Tha na teagasgan naomh, na fìrinnean mòra, a' chainnt àrd, dhreachmhor, bhuadhmhor anns am bheil na fìrinnean sin air an cur sìos, a' dearbhadh gu bheil an leabhar so air a dheachdadh leis an Spiorad Naomh. Cha'n'eil e dad ni's soilleire gur h-e Dia a chruthaich a' ghrian, agus a chàirich i shuas san iarmailt, na gur h-e thug seachad am Bìobull. Tha a lànachd agus 'iomlanachd ag ìnnseadh cò is ùghdair dha. Anns an ionmhas luachmhor so, tha ullachadh airson gach cor agus càs—geallaidhnean freagarrach do gach uireasbhuidh—riaghailtean freagarrach do gach buaireadh. Anns an leabhar phrìseil so tha bainne airson naoidheanaibh—biadh airson dhaoinibh làidir—cungaidh-leigheis do'n euslan—faothachadh agus suaimhneas do'n mhuinntir sgìth. San leabhar so tha eachdraidh linntean agus rìoghachdan, agus fiosrachadh o thùs an t-saoghail. Esan a leughas an leabhar so gu cùramach, feudaidh e a chor féin, a bhuaireannan, a dheuchainnean, a chunnart, agus a dhleasdanais fhaicinn, air an càramh co fìrinneach m'a choinneamh, agus air an cuimseachadh a mach, 's ged robh an t-iomlan sgrìobhta air a shon féin amhàin. Ged tha doimhneachd agus dìomhaireachd san leabhar so nach urrainn an t-aon a's fòghluimte air aghaidh an t-saoghail a thuigsinn gu ceart, tha ann ni's leòir anns an àm cheudna, airson an aoin a's aineolaiche agus aig an lugha 'bheil do dh' fhòghlum

an t-saoghail so. Ma tha mòran 'ga leughadh nach 'eil a' buannachadh gliocais, 's ann do bhrìgh gu bheil iad a' deanamh tàir air earail an leabhair tha ag iarraidh orra cumhachd an Spioraid Naoimh a ghuidhe chum gu'n tàirngeadh iad maith agus tairbhe uaithe. Iadsan a dh'iarras stiùradh agus còmhnadh an Spioraid, bidh na seulachan air am bristeadh dhoibh, an sgàil air a tarruing gu taobh, agus slighe na slàinte air a deanamh taisbeanta. 'S e so an leabhar tha comasach air ar deanamh glic chum slàinte, agus òglach Dhé dheanamh coimhlionta, làn-deas chum gach uile dheagh oibre.

'S e an dara leabhar ann an leabhar-lann an duine bhochd, LEABHAR MOR NA CRUITHEACHD. Tha na néamhan a' foillseachadh glòir Dhé, agus na speuran a' taisbeanadh gnìomhara a làmh—agus cha'n'eil e comasach dhuinn beachdachadh air nì no àite gun mhothuchadh do mhìle agus deich mìle dearbhadh air gliocas, cumhachd, maitheas, agus làthaireachd Dhé. Tha Dia air a leigeil ris anns na nithibh a's lugha co maith 's anns na nithibh a's mò. Tha a' ghrian, agus a' mheanbh-chuileag, an domhan mòr agus a' bhileag fheòir a's faoine, a' gairm a bhith agus a' foillseachadh 'iomlanachd. Ach ged tha'n leabhar so fa chomhair muinntir an t-saoghail gu h-uile, cha'n'eil iad comasach le fòghlum nàduir a leughadh. 'Se am Bìobull iuchair an leabhair so, agus as eugmhais na h-iuchrach so cha'n'eil e comasach do dhuine air bith a leughadh no a thuigsinn. Bha'n leabhar so, 'se sin leabhar mòr na cruitheachd, fosgailte do na Cinnich, ach cha do thuig iad e, agus cha d'fhuair iad a mach cò rinn e—ni mò a gheibh aon air bith nach gabh air tùs am Bìobull. Iadsan tha eòlach air Dia a' Bhìobuill tha iad a' faotainn tlachd ann am beachdachadh air leabhar na cruith-eachd, agus is léir dhoibh a bhuaidheannan ann an oibribh a làmh. Tha creidmheich a' faotainn fiosr-achaidh anns gach duilleig do'n leabhar so. Mur

'eil iad 'nan speuradairean fòghluimte do réir nòs an t-saoghail-sa, gidheadh, le beachdachadh air na speuraibh ann an leabhar na cruitheachd, air a' ghréin, air a' ghealaich agus air lìonmhorachd nan rionnag, agus nan reulta, tha iad a' faotainn soilleireachadh air cumhachd, gliocas, fìreantachd agus mòralachd Dhé. Anns a' bhogha-fhrois is leir dhoibh comharadh air cùmhnanta gràidh Dhé; ann an glòir na gréine chì iad samhladh air glòir Gréine na Fìreantachd, tobar na beatha agus an t-soluis do'n anam. Anns gach cuspair air am beachdaich iad, tha iad a' faicinn nì-eiginn tha 'tarruing an smuaintean chum Iosa agus a' soilleireachadh feum spioradail nan gealladh spioradail doibh. Dhoibhsan aig am bheil gràdh do'n Bhìobull tha leabhar na cruitheachd lòm-làn do theagasg agus do dh'fhiosrachadh.

'S e an treas leabhar tha air a dheasachadh air son an duine bhochd, agus leis am bheil iadsan air am bheil eagal an Tighearna air an deanamh glic, 'se sin Leabhar an Fhreasdail. Tha'n leabhar so mar an ceudna do thuigsinn leòsan tha aineolach air a' Bhìobull. Ann an leabhar an Fhreasdail tha na h-uile nithe tha sa' Bhìobull air an leigeil ris duinn, tha sinn 'gam faicinn a' tachairt fa chomhair ar sùl. Tha'n creidmheach a h-uile là a' faotainn dearbhadh ann am buntainneas freasdail Dhé, air a chùram, a choimhneas, agus air a ghràdh. An lorg so tha a chridhe socruichte, agus tha 'earbsa ann an Dia. Am feadh a tha muinntir eile air an luasgadh air aghaidh cuan mòr doimionnach an t-saoghail so, mar luing gun stiùir gun fhear-eòlais, an eisimeil gaoithe agus fairge, tha esan a' seòladh air aghaidh gu ciùin, tèaruinte, gu h-aotrom, buadhmhor, a' deanamh gàirdeachais gu bheil Dia ann, agus gur h-ann 'na làimh tha stiùir an domhain mu'n iath a' ghrian. 'S Esan Righ nam fineachan; as eugmhais a chead cha'n fheud an t-eun a's faoine san ealtainn

tuiteam gu làr, no fuiltein o cheann mhic an duine. Leughaibh leabhar freasdail Dhé, tuigibh e, faicibh a làmh anns gach nì, thugaibh cliù dha!

'Se 'n ceathramh leabhar a tha 'n comas an duine bhochd a leughadh, 'se sin Leabhar a' Chridhe, an leabhar anns am bheil na h-uile nithe tha 'dol air an aghaidh 'nar n-uchd féin r'a leughadh. Tha cridhe an duine domhain, dorcha; ach esan a tha eòlach air a' Bhìobull, feudaidh e leabhar a' chridhe a leughadh. 'S e 'm Bìobull iuchair an leabhair so mar an ceudna. Tha na h-uile dòigh air am bheil an cridhe air 'oibreachadh no air a ghluasad le peacadh, le Satan, leis an t-saoghal, le gràs ann an dìomhaireachd, ann an cuideachd, a latha no 'dh'oidhche, ann am bochduinn no ann an saoibhreas, tha so uile air a leigeil ris duibh sa' Bhìobull. Is lìonmhor iad tha uaibhreach ard-bheachdail as an eòlas air iomad ni, ach a ta 'na dhéigh so uile tur-aineolach air an cridheachaibh féin. Do bhrìgh gu bheil iad aineolach air na Sgriobtuiribh, tha iad aineolach mar an ceudna air an cridheachaibh; cha'n'eil togradh no déigh aca amharc a stigh annta, ach tha 'm Bìobull a' teagasg dhuinn, an leabhar dorcha, domhain so, a leughadh, a' leigeil ris duinn cionfàth agus crìoch ar dòchais, ar n-eagail, agus ar deuchainnean. Is beannaichte esan tha, leis a' Bhìobull 'na làimh, a' leughadh leabhar dorcha a chridhe féin.

Esan a leughas na ceithir leabhraichean sin le cùram, mothuchadh, agus toirt fainear, is glic e; agus esan air an làimh eile, a ni tàir orra agus a dhearmadaicheas an leughadh, ged robh fòghlum an t-saoghail aige tha e 'na dhuine bochd, agus 'na dhuine aineolach. Mur 'eil tlachd aige do'n Bhìobull, mur toir e fainear do dh'oibribh na cruitheachd, do bhuntainneis an Fhreasdail, agus do dh' fhiosrachadh a chridhe féin, cha'n'eil an t-eòlas aige 'ni maith dha mar chreutair gèarr-shaoghalach

bochd a tha 'triall troimh 'n bheatha so chum siorruidheachd. Anns na ceithir leabhraichean sin a dh'ainmich mi, am Bìobull,—Leabhar na Cruitheachd,—Leabhar an Fhreasdail, agus Leabhar a' Chridhe, tha ionmhasan ni's luachmhoire dhàsan a rannsuicheas iad na tha r'am faotainn ann an leabhar-lann mòr a' Phàpa san Ròimh.

---

### *Mu Chomunn Breatunnach agus Céin-thìreach a' Bhìobuill.*

SHUIDHICHEADH a' Chuideachd mhòr so sa' bhliadhna 1804. 'S e'n ni àraidh a bha 'nam beachd na Scriobtuire naomh a chraobh-sgaoileadh feadh an t-saoghail, ann an cainnt gach dùthcha, am focal fior-ghlan féin, gun mhìneachadh sam bith; is gniomh so mu 'm b' éiginn do gach neach a bhi aon-sgeulach. Agus thachair e, mar bu dùgh dhuinn a smuainteachadh, gu'n do cho'-aontaich gach gnè Chriosduidhean, ge b'e caochladh barail a bh' aca mu nithibh eile; ann an so choinnich iad gun strì ann an càirdeas naomh, mar luchd-leanmhuinn an aon Slànuighir, agus déigheil air an leabhar sin, a bha dhoibh féin co prìseil, a chur a mach do dhaoinibh aig nach robh 'm beannachadh ceudna, 's a bha siubhal ann an dorchadas agus fo sgàil a' bhàis. Tha saothair a' Chomuinn so a nis a' ruigheachd air céarnaibh iomallach an t-saoghail; cha'n'eil rìoghachd nach cual' iomradh orra, agus is gann gu bheil cànain nach 'eil a' labhairt an cliù. Cha'n'eil baile-mòr san rìoghachd so air fad, 's cha 'n e sin a mhàin, cha'n'eil baile-mòr ainmeil air feadh an t-saoghail anns nach 'eil cuideachda do'n t-seòrsa cheudna a nis air a suidheachadh, agus a co'-oibreachadh leo ann an spiorad a' ghràidh, agus na seirc. 'S gann a dh'fheudar àireamh na

chuir a' chuideachd ann an Lunnuinn, agus gach comunn-còmhnaidh eile a tha'n dlù-dhàimh riutha, a mach do Bhìobuill o'n a thòisich iad. Eadar an Seann-Tiomnadh agus an Tiomnadh-Nuadh, chuir iad a mach cùig muilleanaibh gu leth (5,500,000) ann an ceud-gu-leth cànmhuinn, ach 'se 'n ni is feumala dhuinne thoirt fainear gu'n do chuir iad a mach (mòran diubh a nasgaidh, agus a' chuid bu mhò dhiubh air an leth-luach) leth-cheud mìle Bìobull, agus an àireamh cheudna do'n Tiomnadh-Nuadh ann an Gaelic. Faodar a ràdh ann am fìrinn, nach 'eil cainnt air a labhairt air aghaidh an domhain, air a' bheil eòlas againne, nach 'eil focal Dé air a thionndadh innte, no nach 'eil iad a' deanamh deas fa chomhair a dheanamh. Is culaidh-iongantais mar dh' fhàs a' chuideachd so, is math tha i air a coimeas ris an neul a chunnaic am fear-faire air sliabh Charmeil, ag éiridh as an fhairge, beag 'na cheud thoiseach, ach a' meudachadh uidh air uidh, gus an do chòmhdaich e aghaidh nan speur. Tha solus an t-Soisgeil a' buadhachadh an aghaidh gach doilgheadais, tha dorchadas a' teicheadh roimhe, tha rìoghachdan na h-aird-an-Ear, le'n slòigh lìonmhor a' dùsgadh a chur fàilt' air. Tha Innseanaich fhiata America, 's na h-eileanaich a's iomallaiche air aghaidh a' chuain, na Tartaraich luatha, na Ruisianaich ghruamach, na Lochlannaich, 's na Laplannaich, o'n dachaibh reòdhta fhuaraidh, a' fàilteachadh beatha an fhocail sin a tha toirt co' fhurtachd agus sòlas do gach rìoghachd agus neach a ghabhas ris mar fhocal na slàinte.

Tha suidheachadh na talmhainn san àm a' nochdadh gu bheil Dia ag uidheamachadh an t-saoghail fa chomhair na h-aimsir ghlòrmhoir agus shona sin 'nuair a chì crìochan iomallach an domhain slàinte ar Dé. Tha gairdein an Tighearna nis air 'fhoillseachadh ; tha ait-sgeul aoibhinn an àigh a' sìor sgaoileadh, tha eadhon a nis féin, "Am

fàsach agus an talamh tartmhor a' deanamh gàirdeachais, bithidh an dìthreabh ait, agus thig i fo bhlàth mar an ròs." Greas a Dhé an là an lìon eòlas slàinteil Chriosd an saoghal mar tha na h-uisgeachan a' còmhdachadh aigean na fairge; anns am bi aoradh fìrinneach air a thairgseadh dhuit-sa o èirigh gu dol fodha na gréine!

Moladh am pobull thus' a Dhé :
  Moladh gach pobull thu.
Biodh gàirdeachas air fineachaibh,
  Gu h-ait a' seinn do chliù.

Oir ceart-bhreth bheir thu air an t-sluagh,
  Riaghlaidh air thalamh iad.
Moladh gach pobull thus', a Dhé :
  Moladh iad thu 's gach àit.

---

### *Mu Bhàs Iarla Earraghàidheal sa' bhliadhna* 1685.

Cha'n'eil fhios gu'n do thaisbeanadh riamh am barrachd suidheachaidh, agus mòralachd inntinn na nochdadh leis an duine mhòr so 'an àm dha dol gu bàs. Mun d'fhàg e Caisteal Dhun-Eideann air an là an do chuireadh gu bàs e, ghabh e 'dhinneir aig 'uair ghnàthaichte, le buidheann d'a luchd-eòlais, co neo-smuaireanach 's a b'àbhaist da. A réir a ghnàth chaidh e a luidhe, agus choidil e gu soisneach mu thimchioll leth-uair. Am feadh a bha e 'na luidhe, thàinig aon do'n *Chomhairle* aig an robh toil guth fhaotainn do'n Iarla, ris an dubhradh, nach feudadh e 'fhaicinn a chionn gu'n robh e 'na luidhe, agus gu'n d'àithn e gun dragh a chur air. Smuaintich an duine nach robh 'n so ach leisgeul, agus thuirt e le tinneanas gum b'éiginn da 'fhaicinn. Dh'fhosgail iad dorus an t-seòmair, agus chunnaic e an t-

Iarla 'na chadal co ciùin shàmhach 's a chunnaic e aon duine riamh, ged a bha e dol gu bàs an ceann beagan uairean. Air dha bhi air a ghlacadh le uamhas le 'ghnàthachadh féin, agus a' chuid eile do'n chomhairl' a dhìt an t-Iarla gu bàs, ruith e mach as a' Chaisteal, gu tigh caraid a bha dlùth dha, agus thilg se e féin, ann an cruaidh-ghleachd eagallach anama, 'na shìneadh air leabaidh. Thug a charaid gloin fhìona d'a ionnsuidh, a' smuainteachadh gu'n d'thainig laigsinn air le tinneas. Dhiùlt e i, ag ràdh, Uam e! Uam e! Cha dean sin bonn stà dhomh; chunnaic mi air a' cheart àm so an t-Iarl' Aodhrach, ann an tròm shuain, a tha mar uair no dhà do shiorruidheachd. Ach air mo shonsa— dh'fhartluich air tuilleadh a ràdh. Beagan an déigh so dh'fhàg an t-Iarla 'n Caisteal, agus chaidh e sìos do thigh a' Mhòid far am bu ghnàth do luchd na Còmhairle cruinneachadh; agus uaithe sin chum an àite san robh e ri fulang. 'Nuair a dhìrich e suas air bha beagan cainnt eadar e féin agus dà mhinisteir a bha 'frithealadh dha. Rinn iad le chéile ùrnuigh air a shon, agus cho'-aontaich e féin le mòr dhùrachd le'n guidhe. Rinn e féin an sin ùrnuigh. 'Na chainnt do'n chomh-chruinneachadh shluaigh a bha san làthair, thuirt e nach bu chòir dhuinn tàir a dheanamh air ar deuchainnibh, no fannachadh fòdhpa 'nuair a thigeadh iad. Agus nach bu chòir dhuinn labhairt gu garg an aghaidh luchd ar dian-ruagaidh, no le sodal cealgach oilbheum a thoirt d'ar coguis féin. Chuir e suas ùrnuigh as leth Albuinn agus Eirinn, ag guidhe grad chrìoch a thighinn air an àmhghar a bha iad a' fulang. Le so chuireadh e crioch air na bha e dol a ràdh; ach chuireadh 'na chuimhne, nach d'thug e iomradh air an teaghlach Rìoghail; thuirt e gu'n do labhair e uime sin an là a chaidh a dh'fheuchainn; 's nach robh nis aige ach a ràdh, gum b'e dùrachd 'anama gu'n seasadh iad ris a' Chreidimh Ath-leasaichte.

'Na dhéigh sin thionndaidh e riuthasan a bha mu'n cuairt da, agus thuirt e, "Tha dòchas agam nach toir sibh barail mhearachdach air mo ghiùlan an diugh; mar tha fiuthair agam fhéin ri maitheanas, tha mi gu saor a' toirt maitheanais seachad." An sin ghlaodh aon do na ministeireanle guth àrd, "Tha'm flath treun so a' dol gu bas anns a' Chreidimh Ath-leasaichte;" Cha robh ni 's leòir leis an Iarla an sin, ach ghlaodh e féin a mach, Nach b' e a mhàin gu'n robh e deanamh sin, ach gu'n robh mòr fhuath aige air Pàpanachd, air an Eaglais-Shasunnaich, agus air gach gnè shaobh-chràbhadh. Ghabh e'n sin a chead d'a chàirdibh, agus thug e càileiginn do chuimhneachan bàis d'a chliamhuinn, am *Moraire Maitland,* a gheibheadh a nighean agus a clann. An déigh dha ùrnuigh ghèarr a chur suas, thug e 'n sanas air an do shocraich iad seachad do'n fhear aig an robh 'n tuadh-mhillidh 'na làimh, agus le aona bhuille bhuin e 'n ceann deth. B' amhuil so crìoch dheireannach an duin' ainmeil so. Gu'n robh an suidheachadh sona ceudna aig inntinn gach aon a chàirear ann an aon linn no dùthaich, gu fulang le geur-leanmhuinn ann an cor co uamhasach agus co glòrmhor!

*Cumha do'n Iarla cheudna.*

Tha sgeul agam dhuibh r'a ìnnseadh,
'S cha chùis-ghàire,
Gu'n d' chuireadh ceann-taice nan Gàidheal,
An staid ìosail.

Cò chumas còir ris an anmhunn,
'S e 'na chruadhaig,
No chumas casg air gach ana-gnàth,
Tha teachd nuadh oirnn?

Cò chumas còir ris an Eaglais?
        Dh'fhàs i dorcha,
No chumas a suas luchd-teagaisg,
        Ris na borbaibh?

Cò chumas an creideamh catharra,
        Suas gu treòrach?
S nach d'fhuair Gilleaspuig cead éisdeachd,
        An taic còrach.

Cò chumas tigheadas greadhnach,
        Gu buan faoilidh,
'S nach taghail an t-Iarla Duibhneach,
        'S an dùn-Aorach?

Roghainn nan Albannach uile,
        Do'n àrd fhine!
A dhaoine nam biodh spéis do dhuine,
        Bu bheud a mhilleadh!

Iarla duais-mhòr Earraghàidheal,
        Garg an leòmhann,
Ba mhòr an cridhe dh'fhearaibh Albann,
        'Fhuil a dhòrtadh!

Dhaoine ged a fhuair sibh àite,
        Os ceann Cùirte,
'S olc a chuir sibh gliocas Alba
        Gu sùrd mhillte.

Ged a strachd sibh còir gun cheartas,
        'N taichd bhur mì-rùin,
Theagamh gu'n tig là nach fhasa
        Dhuibh g'a dhìoladh.

*Conaltradh nan Eun.* *

'NUAIR bha 'Ghaelic aig na h-eòin,
'S a thuigeadh iad glòir nan dàn;
Bu tric an còmhradh sa' choill
Air ioma ponc, ma 's fior am bàrd.
Thainig pitheid luath na gleadhraich,
Shuidh i air grod-mheur còsach fèarna;
Bha 'chomhachag 'na gurach riabhach.
M'a coinneamh gu ciallach, sàmhach.
Dh' éirich a' phitheid gu grad;
Thuirt i, 's i stailceadh a bonn:
"An tusa sin a' d' mheall air stob?
An-uair air do chiod-cheann tròm!
Am bi do theanga 'ghnàth fo ghlais,
'S tu gun luaidh air neach no nì,
Cho dùinte ri seana-chloich bhric?
A spuch-shuileach a chnaip gun bhrìgh!"
"Pu-hu-hù-u! tha thu faoin,"
Ars' eun maol a' mhothair chòir,
"Os mis' tha fiosrach sa' chùis,
Fheudail! 's beag an tùr tha 'd ghlòir.
Cha bheus liumsa glige-ghlaige,
Chaoidh cha ghabh mi tlachd do'n luath-bheul;
Labhraidh mi 'nuair chì mi feum air;
'S cha choisinn mo bheul dhomh bruaidlein.
Ach 's tric càch ort féin a' magadh,
'S a liuthad glug-mhearachd bristeach
Thaomas le cladhaireachd fhocal,
O shìor-chlabar guib gun tuigse."

Bu ghreis doibh mar so sa' chonnspoid,
A' gèarr-bhearradh glòir a chéile;
Gus 'n do leum a nuas an glàs-eun,
'S rinn esan gach beairt a réiteach'

Air gach taobh 'nuair chual' e 'chùis,
Thuirt e riù le rùn gun chleth:
" Ma's a fiach mo bhriathran éisdeachd,
'So mar dhearnainn féin duibh breth.
'S ioma barail am measg sluaigh;
'S toigh le cuid ni 's fuath le càch;
Pàirt their dìreach na ni cùis,
'S cuid nach dùraig sgur gu bràth.
Tha àm gu labhairt, 's àm bhi sàmhach,
Am gu cràbhadh, 's àm gu cleasachd,
Am gu bròn, a's àm gu h-àbhachd.
'S lìonmhor iad d'an ainm bhi tuigseach,
O'n tig mìle focal cearbach,
Còrr uair a mheasadh tu gòrach,
Le tuille 's a' chòir do sheanachas;
Neach 'g am bi 'theanga fo smachd,
'S ainmig leis gu'n gluais e lochd:
Saoilear gum bi 'n t-ùmaidh glic,
Nam b'eòl da bhi tric 'na thosd."

---

*Comhairlean Easbuig Carswell d'a Mhac, anns a' bhliadhna,* 1560.

LATHA bha sinn gu mear, uaibhreach,
A mhacaidh ud a's guirme sùil:
Aon fhocal air leas an anama,
Gur seirbhe 'bhlas na 'm fèarn' ùr.

Iain a' bhaile so shuas,
Gur truagh nach tuigeadh tu 'm bàs;
Nach faic thu fear na h-uaille shìos,
'S am feur uaine trid troi' fàs.

Ge mòr leat do ghiùdhrain mhuc,
'S do bhuaile bhuar bhallach, bhreac;

Uibhir an ubhaill ge beag,
Cha téid do'n uaigh chumhaing leat.

A dhuine thruaigh! nach gabh thu eagal;
'M faic thu 'n t-eug thugad 'na ruith;
Ionann's bhi air bhòrd na h-uaighe,
Ged bu tu bu bhuain' air bith.

'Nuair bheirear uait an ceann-adhairt,
'S a théid air fradharc do shùl;
Cuiridh iad thu sìnt' air mhaidibh,
'S cha'n ann air leabaidh do 'n chlòimh.

Cuiridh iad thu 'n ciste chumhaing,
Aona bhrat lìn do bhi mu d' chorp,
Druim do thighe ri cuinnein do shròine,
'S cumhang an teach còmhnuidh dhuit.

Trí slatan a dh' anart margaidh,
Théid mu d' chorp, 's gur beag a phris;
'S bidh do chàirdean, 's do luchd-comuinn,
'Ga ghearradh mu d' bhonnaibh shìos.

Togaidh iad thu 'n darna-mhàireach,
Sluagh m' an seach a' dol fo d' chorp;
'Ille ge mòr leat do mhire,
Nìtear cluich'-na-Cille ort.

Carbad beag nach bi do shàth
Bheir iad leat gu beul an t-sluichd;
Làmh na ti bu chaomh air uairibh,
Uir gu tiugh 'ga sluaistreadh ort.

Bheir iad thu gu beul na h-uaighe
Gun neart, gun fhradharc, gun lùths;
Do chàirdean a d' dhéigh gu brònach,
'S fàgar shìos a' d' ònrachd thu.

A dhuine thruaigh! nach gabh thu eagal,
'M faic thu'n t-eug thugad 'na ruith,
Ionann's bhi air bhòrd na h-uaighe,
Ged bu tu bu bhuain' air bith.

---

*An Soisgeul freagarrach do chor dhaoinibh.*

MA ghabhas sinn beachd air an duine mar chreutair a thuit, 's e 'n Soisgeul an t-aona mheadhon a tha freagarrach d'a staid; tha'n diadhachd o'n d'thàinig e, a' buileachdadh air gach ùghdarras a tha meadhon a chum na crìche sin, ag iarraidh, am feadh a tha na dearbhanna mu dhiadhachd 'ga mholadh gu cumhachdach, gu'n creid an duine e. Mar a's mò a gheur-bheachdaicheas e air, 's ann a's mò a thuigeas e 'fhior fhreagarraichead d'a chor truagh; tha e 'na sholus do dhorchadas a thuigse, 'na shìth do bhuaireas a choguis, 'na aoibhneas do iomaguin 'inntinn, 'na dhòchas do dhubhachas eu-dòchais. A' bheil e ciontach? Tha e cur an céill Fear-saoraidh uile-fhoghainteach, iobairt-réitich, Dia a bheir maithean as da. A' bheil e truaillidh? Tha e 'fosgladh suas da tobar airson peacaidh agus neo-ghloine—tuil naomha, tha sruthadh o chrann-ceusaidh an Fhir-shaoraidh—anns am feud an *duine dubh* e féin ionnlad o shalchar a's doirche na a chraicionn dubh. A' bheil e fada o Dhia? ro-fhada o aon tobar an t-sòlais agus an t-suaimhneis? An so tha dòigh gu teachd am fagus, rathad gu tighinn d'a ionnsuidh; tha balla-meadhoin an dealachaidh air a bhristeadh sìos—tha àirde a' pheacaidh air 'ìsleachadh san duslach; tha am mac stròghail air pilleadh, air a ghabhail a steach, maitheanas saor air a thoirt dà, agus air 'aiseag chum an ionaid a bh'aige roimhe ann an teaghlach 'Athar nèamhaidh, agus nach robh idir air chall o chridhe 'Athar nèamhaidh. A' bheil e làn

aineolais agus mearachd? An so tha e air a theag-asg le fàidh nèamhaidh; tha Spiorad Dhé dha mar chaomh fhear-teagaisg; agus tha'n t-allamharrach neo-fhòghluimte air a dheanamh ni's glioca na'n draoidh oileanaichte, *glic chum slàinte.* A' bheil e 'ga mhothachadh buailteach do an-tograidh a tha do ghnàth 'ga tharruing air seachran o Dhia? Tha'n Spiorad ceudna a' gabhail còmhnuidh 'na uchd chum 'an-tograidh a cheannsachadh, chum 'ana-mianna a smachdachadh, chum a thoil a riaghladh, agus an nàdur a dh' ath-nuadhaich e air tùs a naomhachadh, agus a bhitheas faidheòidh air a ghlòrachadh maille ri Criosd. Anns gach seadh, tha 'n Soisgeul freagar-rach dha. A' bheil e 'na pheacach? Tha e tairgse-adh dha maitheanais. A' bheil fiachan air? Tha e a' buileachadh saorsadh air. A' bheil e 'an ciom-achas? Tha e 'ga chur fa sgaoil. An do thuit e o bhi 'na oighre air glòir? Tha e 'ga aiseag chum a righ-chathrach, agus 'ga dheanamh a rìs *'na rìgh agus na shagart do Dhia.* A' bheil e tartmhor? Tha e 'na abhuinn na beatha. A' bheil e sgìth. Is culaidh-fhois thaitneach e. A' bheil e aineolach? Tha e 'na fhear-teagaisg diadhaidh. A' bheil e euslaint-each? Is slàinte neo-bhàsmhor agus beothalachd d'a anam e. A' bheil e a' bàsachadh? Tha e 'na bheatha shìorruidh dha. Tha gach cuireadh san t-Soisgeul fo'n chliù so, mar a chì sibh:—"Ho! gach neach air am bheil tart, thigibhse chum nan uisgeach-an; agus esan aig nach 'eil airgiod, thigibh, ceann-aichibh agus ithibh; seadh, thigibh, ceannaichibh gun airgiod agus gun luach, fion agus bainne." Tha'n Spiorad agus a' bhean nuadh-phòsda ag ràdh, Thig, agus ge b'e neach leis an àill, gabhadh e uisge na beatha gu saor. "Thigibh a' m' ionnsuidh-sa, sibhse uile a ta ri saothair, agus fo thròm uallaich, agus bheir mise suaimhneas dhuibh. Pillibh, pillibh; c'arson a bhàsaicheas sibh?" Tha; tha'n lagh air a choimhlionadh, tha ceartas riaraichte, tha iomlan-

achdan Dhé a' co'-chòrdadh ann an saoradh an duine, agus tha Dia ann an Criosd a' réiteachadh an t-saoghail ris féin.

---

*Oibre na Cruitheachd a' toirt cliù do Dhia.**

THA feachda flathail nan nèamh
  A' striochdadh, a Dhé, a' d' là'ir;
'S do mholadh 'nam beul 'ga luadh
  Le ceileiribh buadhach àrd.

Ach 's cian ro-fhada fo d' ghlòir
  Moladh nan slògh gu léir;
Cia gèarr, mata, air do bhuaidhibh
  Luadh thig o bhileachaibh crè.

Gidheadh am fan sinne 'nar tosd,
  'S gach dùil a' nochdadh do chliu?
'S co'-sheirm aig t'oibre le chéile,
  Mar theudaibh deagh inneil ciùil.

Tha soillse deàlrach nan speur,
  Feadh gach ceum d'an astar dian,
Gu balbh, binn, a' cur an céill
  Do ghlòir eugsamhuil, a Thriath!

Tha deàlradh na maidne moich
  Air nialaibh soir ag innseadh,
Gur maisich' thu féin gu mòr,
  Na'n solus a dh' òr an iarmailt.

Tha anail chùbhraidh nan ròs,
  A's blàth ro-bhòidheach nan lus,
A' taomadh tùis air àile
  Dhàsan a dhùisg iad o'n dus.

* From Watts, by Dr Smith.

Ceòl nan ian, a's fead na gaoith',
  A's torman aomaidh nan sruth,
Chluinn mi 'g adhart d'a chéile,
  'Gad mholadh-sa, Dhé, le'n guth.

Mar so tha t'uil' oibre, Dhé,
  A' sìor chur 'an céill do chliù;
'S ma bhiomsa 'nam measg am thosd,
  Biodh mo theanga 'nochd gun lùgh.

---

### *Sgàile na Craige Mòire ann an tìr airsnealaich.*

Agus bithidh duine mar ionad-fasgaidh o'n ghaoith, agus mar dhìdein o'n doininn; mar shruthaibh uisge ann an àite tioram, mar sgàile craige mòire ann an tìr airsnealaich.—*Isa.* xxxii. 2.

Is àrd buadhar a' chainnt anns a' bheil na fàidhibh a' labhairt mu theachd a' Mhesiah. Air an soilleireachadh le Dia do thaobh nan nithibh a bha ri tachairt linntean 'na dhéigh sin, dh'fhairich iad an anama air an àrdachadh os ceann an t-saoghail. Cha deanadh cainnt chumanda féum; chleachd iad, uime sin, gach comhsamhlachd agus samhladh bu bhrìghmhoire agus bu dhreachmhoire na chéile, chum an teachdaireachd àrd a dh'earbadh riu a chur an céill. Chruinnich iad 'nan inntinn féin a mach as an t-saoghal mu'n cuairt doibh, gach ni a b'aillidh, 's bu luachmhoire, agus le samhluidhibh air an tarruing uatha-san, dh'fheuch iad maisealachd agus luach an Ti ghlòrmhoir mu'n robh iad a' labhairt, a leigeil ris do dhaoinibh.

Labhair iad uime mar Ghréin a bha ri éirigh orrasan a bh'ann an dorchadas; bha e ri bhi 'na sholus do'n t-saoghal,—réul na maidne—suaicheantas a shluaigh—stéigh an dòchais—a' chlach luachmhor—am meangan cliùiteach—an tobar ìocshlainteach—

craobh na beatha air a' bheil duilleach chum leigheis do na fineachaibh. A thaobh an fhasgaidh a tha aig peacaich uaithe o'n fheirg a ta chum teachd; a thaobh na fionnachd agus an t-sòlais a tha 'luchd-muinntir a' faotainn uaithe, am measg uil' àmhghairibh agus thrioblaidibh an t-saoghail so, ann an àm bàis, agus ann an dlù-bheachd air sìorruidheachd, tha e air a ghealltainn ann an stéigh mo theagaisg gum bi e mar ionad-fasgaidh o'n ghaoith, 'na dhìdein o'n doininn, mar shruthaibh uisge ann an àite tioram, agus mar sgàile na craige mòire ann an tìr airsnealaich.

'S gann gu'n ruigear a leas 'innseadh cò mu 'bheil na briathraibh so air an labhairt. Tha'n fàidh ann an so 'ga ainmeachadh 'na dhuine; ach anns an rann air thoiseach air stéigh mo theagaisg, tha e 'ga ainmeachadh 'na Righ agus 'na Uachdaran. Cò, uime sin, a b' urrainn a bhi 'na bheachd, ach Esan, Prionnsa na sìth, an duine Iosa Criosd, a bha co'-ionann ri Dia ann an cumhachd agus ann an glòir? 'Se so Esan mu 'bheil e a' labhairt, agus is iad sochairean a rìoghachd spioradail a tha e leigeil ris duinn anns na briathraibh a tha fo ar beachd.

Mun làn thuigear cia freagarach 's a tha na briathran, féumar càileiginn do mhìneachadh a dheanamh orra. Chum na crìche so, thugamaid fainear gur deacair dhuinne tha 'chòmhnuidh 's na cèarnaibh so do'n t-saoghal, làn chumhachd agus bhrìgh nam briathran so a thuigsinn. Dheònaich Dia ar crannchur dhuinne ann an dùthaich far nach 'eil eòlas againn air an teas loisgeach, no air an doininn mhìlltich a bha co deuchainneach air tìr Iudea. 'An sin is tric a dh'fhàs an t-athar mar iarunn agus an talamh mar umha; thràigheadh gach tobar, agus dh'fhàilnicheadh toradh gach machrach. Air àmaibh eile do'n bhliadhna, dh'éireadh gaoth bhuàireasach a bheireadh lom-sgrios air gach coille agus ionad-còmhnuidh. 'S ann á fàsach

Arabia, a bha dlùth do Iudea, a bha 'ghaoth sgriosach so a' teachd; agus 'na cuideachd bha teas agus bàs. Is iomad dòigh air a' bheil dosguinn na gaoithe so air a leigeil ris duinn ann am focal Dé: agus tha luchd-turuis o'r dùthaich féin ag innseadh dhuinn an t-uamhas leis am mothaichear an doinionn eagallach so a' cruinneachadh. Smuaintichibh 'n ur n-inntinnibh air na bha'm beachd an fhàidhe 'nuair a labhair e na briathran. Fear-turuis sgìth, airsnealach, ag imeachd tre fhàsach farsuing, fiadhaich; gun fhasgadh, gun àite-dìon; a' coiseachd tre mhachraichibh loisgeach, gun drùchd o nèamh, gun taiseachd mu'n cuairt da, fodha no os a cheann; an t-athar, mar gum b' ann, 'na theine; e air a chlaoidh agus 'anam a' fàilneachadh le tart. Smuaintichibh 'nuair a bha e mar so, 'an cunnart toirt thairis, gum fac' e neòil dhubha a' cruinneachadh, an doinionn a' tòiseachadh. Chual' e'n tàirneanach, agus tha'n dealanach a' boillsgeadh; tha bàs a' bagradh air, agus, air leis, nach 'eil dol as aige; ach mar tha e 'togail a shùl aon uair eile mun géill e, feuch fosgladh na h-uamha fo sgàile na craige mòire, a' furan air teicheadh, 's a' gealltainn da tèaruinteachd. Tha e 'ruith chum an fhasgaidh, 's a leigeil 'eagail air chùl. Tha e 'g éisdeachd fuaim na doininn a muigh, ach cha'n'eil so a' cur sgàth air 'anam. Feuch, a deir Isaiah, ann am briathraibh mo theagaisg, Tha duin' ann a bhios 'na ionad-fasgaidh o'n ghaoith, 'na dhìdein o'n doininn, agus 'na sgàile na craige mòire ann an tìr airsnealaich.

Is lìonmhor doinionn a tha'n saoghal agus nithe an t-saoghail a' dùsgadh an aghaidh a' chriosduidh, am feadh a tha e air a thurus sgìth tre fhàsach na beatha so. Cha'n'eil e air a cheadachadh do neach air bith smuainteachadh gum feud e triall troi 'n t-saoghal gun a chuibhrionn féin do àmhghairibh na beatha so a choinneachadh. 'S iomad triobluid agus dosguinn bhochd d'am bheil mac an duine buailt-

each, o àm a bhreith gu àm a bhàis: "Tha'n duine air a bhreith gu carraid mar dh' éireas na srada suas." Is neo-chinnteach an sonas a's àirde tha aig an t-saoghal so r'a thoirt seachad. Cò esan a dh'fheudas a ràdh, gu bheil a bheinn air a stéigheachadh gu h-àrd, agus a chaoidh nach atharraich i? Ciod an ni air aghaidh an t-saoghail, as am feud neach 'earbsadh no a dhòchas a chàramh? cha'n'eil anns an t-saoghal do shluagh Dhé ach fàsach aimrid; agus cha'n'eil air 'uachdar gu léir na riaraicheas miann anaim neo-bhàsmhoir; cha'n'eil ann ach tìr airsnealach far nach 'eil uisge, gun sonas buan, gun aoibhneas maireannach. Mar thuirt an Salmadair, "Tìr thioram, thartmhor, theith, gun uisg' air bith bhi ann;" agus is tric leis a' chriosduidh, ag osnaich, fo uallach a dheuchainn, éigheach a mach, "Och, nach robh agam sgiathan mar choluman! theichinn as air iteig, agus gheibhinn fois." "Dheanainn deifir gu dol as o ghaoith làidir, agus o'n doininn." Ach an uair a tha doimhne a' gairm air doimhneachd, agus tonnan an Uile-chumhachdaich a' dol thar a' chriosduidh; (oir is feumail dha bhi air 'fhiosrachadh), 'an sin teichidh e dh'ionnsuidh Chriosd, a bhios dhà mar ionad-fasgaidh o'n ghaoith, agus mar dhìdein o'n doininn. Bu lìonmhor triobluidean Dhaibhidh; ach fo sgéith a' Bhuachaille mhòir, cha robh eagal uilc air. Tha luchd-muinntir Chriosd eòlach air a chaomh-chaoimhneas, agus 'an àm an airc teichidh iad d'a ionnsuidh, mar ni columain a dh'ionnsuidh an ionadaibh tàimh. Tha fhios aca gum buin gach cumhachd dhà-san; agus nach ceadaich e dhoibh a bhi air an deuchainn os ceann ni's urrainn doibh fhulang. 'S ann uaithesan a tha misneach r'a faotainn a chuireas gach deuchainn gu dùbhlan, agus an fhoighidinn a chuireas suas leo gun ghearan. Tha fhios aca gach àm, gu bheil a shùil féin orra; agus anns gach oidhche dhorcha, dhoinionnaich anns a' bheil iadsan a muigh

air a' chuan, gu bheil esan air a' bheinn a' guidhe as an leth; agus an uair a tha'n stoirm aig a h-àirde, is léir le sùil a' chreidimh e 'tighinn, ag imeachd air aghaidh na fairge, agus cluinnear a bhriathra gràsmhor féin ag ràdh, "Na biodh eagal oirbh, is mise tha ann; bithibh fo dheagh mhisnich, oir is mise bhur Dia." An sin gheibh a shluagh comas a ràdh, maille ri Daibhidh, "Is e Dia ar tèarmunn agus ar neart; ar cobhair ro dheas ann an teanntachdaibh: Air an aobhar sin cha bhi eagal oirnn, ged ghluaisear an talamh, agus ged ath-arruichear na beannta gu meadhon na fairge: ged bhéuc a h-uisgeacha, agus ged chuirear thar a chéile iad; ged chriothnaich na beannta le a h-atair-eachd." 'Na gheallainibh prìseil féin, tha Criosd a' fosgladh ionadan-fasgaidh d'a shluagh. Tha e leigeil ris doibh c'arson a tha triobluidean a' teachd 'nan caramh, agus tha e 'gam beannachadh chum am maith; tha e a' toirt orra a thuigsinn gur ann ann an tròcair a tha deuchainnean air an cur d'an ionnsuidh, chum cinneachadh gràis a thoirt air aghaidh anns an anam, chum coirbeachd na feòla a cheannsachadh, chum an cridhe a tharruing o nithibh an t-saoghail so, a' toirt orra gluasad ni's dlùithe maille ri Dia, agus an uidheamachadh airson rìoghachd na glòire. Anns an eòlas so, tha aig a' chriosduidh ionad-fasgaidh o'n ghaoith, agus dìdean o'n doininn; a tha do ghnàth deas, agus cuireadh aige gach àm teachd d'a ionnsuidh. O na h-ionadaibh-fasgaidh so, iarraidh, agus gheibh, an criosduidh tèaruinteachd, fhad 'sa chì Esan a tha 'riaghladh na doininn, gu bheil e chum a ghlòire féin, agus maith a phobuill gun a casgadh; agus ged nach léir do'n chriosduidh coslas féith an taobh so do'n uaigh, tha e 'na urrainn a ràdh, 'Se Dia m' fhear-cuideachaidh, is e m' fhear-coimhid; cha bhi eagal orm, coimhididh e mi o gach olc.

Agus a rithist, Tha Criosd 'na ionad-fasgaidh,

agus 'na dhìon o dheuchainnibh spioradail d'a phobull féin. Is eagallach a' chùis stoirm a' ghéurmhothachaidh, 'nuair tha'm peacach air a dhùsgadh gu a chunnart a thoirt fainear. Tha àm ann anns an éiginn do'n pheacach a's dalma a bhi fo eagal, anns an criothnaich an cridhe a's cruaidhe, agus a cho'-éignicheas a choguis e gu ràdh, Gu deimhin tha mi ciontach 'am fianuis Dé. Tha e mothachail air a neo-thaingealachd agus air a pheacadh, agus ag aideachadh leis an t-Salmadair, gu'n d'thàinig eagal agus ball-chrith air, agus gu'n d'thug uamhunn buaidh air. 'Nuair a labhras Dia ris a' choguis, mar rinn e ri Saul o Tharsus, agus ri fear-coimhid a' phrìosain aig Philippi, tàrlaidh a leithid eile do'n pheacach a th'air a dhùsgadh, 's a thachair dhoibhsan; agus cò a dh'fheudas fìor ghnè na doininn sin a chur 'an céill? 'Nuair dh'amhairceas am peacach os a cheann, agus a chi e Dia àrd, cothromach, agus e ann an corruich 'na aghaidh; 'nuair a dh' amhairceas e gu h-ìosal fodha, chi e slochd an dubhaigein, agus uile uamhasan dìoghaltais Dé; clisgidh e air ais le oillt o'n t-sealladh eagallach, agus amhaircidh e an taobh a stigh dheth féin, ach cha'n'eil sìth, sòlas, no dòchas ann; 's ann a tha e, mo thruaighe! làn cionta agus dorchadais.

A thuilleadh air so uile, tha doinionnan-buairidh ann, a tha ro-dheuchainneach air daoinibh: is peacaich iadsan, agus tha'm buaireadair a' gabhail a' bhràth air an laigsinn, agus air an truaillidheachd. Fhuair e 'chuid a b'fheàrr d'ar céud sinnsir ann am pàrras, agus tha e fhathast mar leòmhann béucach a' dol mu'n cuairt a dh'fheuchainn cò a dh'fheudas e a sgrios. Tha e a' cur mar fhiachaibh air an òigridh, gu bheil e tuille 's tràth dhoibh a bhi fhathast iomaguineach mu'n anam; gur gnothach mi-thaitneach diadhachd, agus gum bi e luath gu leòir dhoibh pilleadh ri Dia, 'nuair a chailleas iad an tlachd do'n t-saoghal. Tha e a' cur mar

fhiachaibh air an aosda a chreidsinn nach ion dòchas idir a bhi acasan; gu'n do struidh iad air falbh là tairgse nan gràs, agus nach 'eil maitheanas peacaidh aca ri fhaotainn. Bu mhiann leis a thoirt air-san a tha fo chùram airson 'anama, a chreidsinn nach h-amhairc Dia air ann an tròcair; nach 'eil aon chuid dòchas aige san t-saoghal so, no san ath-shaoghal. Cha'n'eil an criosduidh is stéigheala aineolach air na doinionnaibh spioradail so. Dhùisg an droch-spiorad stoirm 'na inntinn 'an àm a chéud iompachaidh, agus le 'shaighdibh teinnteach tha e 'ga dhlùth leantuinn 'na uile ghluasad troi 'n fhàsach; agus mur biodh aige ionad-dìon o'n ghaoith, agus fasgadh o'n doininn, bu truagh da rìreadh a chor; ach 'nuair thig an nàmhuid mar thuil, togaidh Spiorad an Tighearna suas bratach 'na aghaidh; dìonaidh am Fear-saoraidh iad le a dheas-làimh, agus tèarnaidh e iad o thàir na ti sin a shluigeadh iad a suas. "Bithidh e dhoibh 'na ionad-fasgaidh o'n ghaoith, agus 'na dhìdein o'n doininn."

A rithist, Ged a sheachnadh an criosduidh gach deuchainn eile, tha aon ann air nach urrainn da dol seachad; is éiginn duinn uile teachd gu bruaich Iordain. Tha gach ni annainn, agus m'ar timchioll, a' togail fianuis gur daoine bàsmhor sinn. Ge b'e air bith co àrd 'sa tha 'ghrian os ar ceann, tha sgàil an anamoich a' tarruing dlùth òirnn. Dh'fhalbh na thàinig romhainn, agus falbhaidh sinne mar an céudna. Tha àl a' falbh agus àl a' tighinn, mar bhuaileas tonn an déigh tuinne air tràigh. C'àite 'bheil còmpanaich ar n-òige? 'S iomad aon diubh air an do chàireadh an fhòid ghorm. Ar n-athraiche c'àit a' bheil iad, agus am mair na fàidhean beò gu bràth? Tha 'm bàs a mach òirnn air fad, agus mur toir aon ni eile òirnn smuainteachadh, bheir so òirnn e. 'Nuair a thig am bàs cha'n'eil fasgadh aig an t-saoghal duinn, agus ar càirdean cha'n urrainn doibh ar dìon. Feudaidh iad truas a ghabhail

dh'inn, agus an deòir a shileadh, ach 's e sin na tha 'nan comas. Ciod an t-ionad-dìon as urrainnear a chuimseachadh a mach dhàsan a tha air leabaidh a' bhàis, ach an crann-ceusaidh air an d'fhuiling thusa, O! a Shlànuighir bheannaichte, airson maitheanas peacaidh do mhòran. Feòraich do'n chriosduidh 'nuair bhios e, mar gum b'ann, air crìch an dà shaoghail, 'nuair tha 'chridhe agus 'fheòil a' fàilneachadh, ciod a tha toirt misnich dha, agus cionnus a tha fiamh ait air a ghnùis? Aidichidh e dhuit gur h-iomad spàirn chruaidh san robh e, ach gur e bàsachadh an t-aon a's cruaidhe dhiubh air fad; gidheadh, deir esan, 's e Dia mo thearmunn agus mo neart, agus eadhon a nis tha *ionad-fasgaidh agam o'n ghaoith, agus dìdeán o'n doininn.* Co maith 'sa leigeas 'anmhuinneachd leis, innsidh e dhuit, Gu bheil 'anam ag àrd-mholadh an Tighearna, agus a spiorad a' deanamh gàirdeachais ann an Dia, a Shlànuighear. Innsidh e dhuit gur h-esan bu chùltaic dha rè a bheatha, a tha nis 'ga chumail suas. Tha e 'ga éisdeachd ag ràdh ris, "Na biodh eagal ort, tha mise maille riut; bi fo dheadh mhisnich, oir is mise do Dhia." Cluinnidh tu e 'g ràdh, Mur biodh tusa, O! Shlànuighir chaoimh, maille rium, le d' luirg agus le d' bhata tréun, cia mar ghluaisinn trid a' ghlinne dhorcha tha nise romham; ach théid mi mach as an fhàsach le m' thaic air fear mo ghràidh. Cha'n'eil am bàs do'n fhìor chriosduidh ach 'na fhuasgladh beannaichte o gach ni a chuir mulad no doıran air san t-saoghal so; tha e mar chala-tàimh ann an éirigh na gréine dhoibh-san a bha rè oidhche dhorcha agus dhuaichnidh air fearann salach agus cunnartach. Tha e dhoibh-san a choinnicheas e ann an Criosd, '*Na ionad-fasgaidh o'n ghaoith, agus na dhìdein o'n doininn, &c.*

Anns an àite fa dheireadh, Ciod iad stoirmean an àmhghair, na triobluid, a' bhuairidh, agus

na h-airc, 'an coimeas ris an doininn uamhasaich a thaosgar a mach air gach peacach neo-iompaichte air an latha dheireannach? Tha doinionn do fheirg bhith-bhuan an taobh thall do'n uaigh, agus is ann mar àite-dìon o'n doininn sin a tha Criosd gu h-àraidh luachmhor do pheacaich. B' uamhasach an doinionn a thug sgrios air tìr na h-Eiphit, a thug air cloinn Israeil a bhi fo eagal, agus a thug air sliabh Shinai féin criothnachadh, 'nuair a liuthair an t-Uile-chumhachdach seachad an lagh. B'eagallach an doinionn agus an dìle a mhill an seann saoghal; agus cha bu lugha 'n t-aon a thug sgrios air na bailtibh peacach; ach cha'n'eil iad sin uile ach 'nan samhluidhean faoin air an sgrios d'am bheil sinn buailteach leis a' pheacadh. Eisd briathra Dhé féin do thaobh so, "Frasaidh mi air na h-aingidh, ribeachan, teine agus pronnusc, agus doinionn uamhasach, mar chuibhrionn an cupain," Salm xi. 6. Bithidh an saoghal so air a mhilleadh leis an doininn eagallaich so air an là dheireannach; agus chì uile shliochd Adhaimh e 'na chaoiribh dearga. An sin cuirear peacaich neo-aithreachail agus cealgairean gu h-amhluadh. Cluinnidh iad fuaim na trompaid ni's àirde na deich mìle tàirneanach. Chi iad an teine caithteach a' lasradh o bheinn gu beinn; chì iad bunaite an domhain air a réubadh as a chéile; cùl-taic nan nèamhan àrd a' fàilneachadh, agus na dùilean uile a' leaghadh le dian-theas. Ach, is faoin so uile, agus cha'n'eil ann ach tùs na doininn. Oir fosglaidh na neòil as a chéile, agus thig Criosd am folluis,—Criosd air an d'rinn a cho liugha h-aon tàir; agus le guth a chluinnear aig iomall an domhain, their e ris na h-ain-diadhaidh, "Imichibh, sibhse ta mallaichte le m' Athairse, do'n teine shìorruidh." Sibhse tha dearmadach suarach mu bhàs agus gun suim do'n t-Slànuighear, ciod 'ur barail mu'n doininn so? A' bheil sibh a' cur 'an teagamh nach tig i? Nach 'eil focal Dé a rithist

agus a rithist, ag innseadh gu bheil an sgrios so a' feitheamh air an t-saoghal aingidh? An deachaidh an seann saoghal as? An d'fhuair Sodom agus Gomorrah dol as? O! na leigibh leis an droch-spiorad agus le'r cridheachaibh cealgach féin 'ur mealladh ann an gnothach co cudthromach. O! gu'n tugadh an Spiorad Naomh mothachadh dhuibh, agus 'ur dùsgadh gu éigheach a mach, le eagal agus uamhas, "Teasraig mi, O Thighearna! no tha mi caillte." 'Nuair a thig latha na fraoch-fheirge sin, c'àite 'm faigh peacaich fasgadh o'n doininn? Am faigh iad e ann an aon air bith do uamhaibh na talmhainn, no fo sgàile chreagaibh an t-saoghail? An abair sibh ris na sléibhtibh tuit-eam oirbh, agus 'ur folach o ghnùis an Uain? Tha na sléibhtean a' teicheadh as, agus tha na creagan a' leaghadh mar chéir. Am bi dhànadas agaibh na ghuidheas tròcair air an t-Slànuighear air an d'rinn sibh gus a sin dì-meas? A' bheil sibh a' labhairt mu'r n-ùmhlachd thréibhdhireach do lagh nuadh an t-Soisgeil? Bithibh tosdach! cha'n'eil iomradh air ionad-dìon do'n t-seòrsa sin ann am focal Dé gu h-iomlan. Theagamh gu'n cuala sibh mòran mu aithreachas, agus gu bheil a mhiann oirbh dìon fhaotainn fo a sgàile; ach, mo thruaighe! ged a dh'ionnlaideadh sibh sibh féin ann an tuiltibh an aithreachais, sheasadh 'ur n-aingidheachd a mach 'nur n-aghaidh an làthair an Tighearna. Tha cuid a' labhairt mu ùrnuigh, cuid mu ionracas, cuid mu sheirc, agus 'gan cuimseachadh a mach mar ionad-fasgaidh o'n ghaoith, agus mar dhìdein o'n doininn; ach tha Dia do thaobh so ag ràdh, Biodh gach béul druidte, tha'n saoghal uile ciontach 'an làthair Dhé. C'àite, matà, a' bheil tèaruinteachd, c'àite 'bheil dìon? Eisdibh briathran stèigh mo theagaisg, *Bith-idh duine mar ionad-fasgaidh o'n ghaoith, agus mar dhìdein o'n doininn; mar shruthaibh uisge ann an àite tioram, mar sgàile craige mòire ann an tìr airs-*

*nealaich.* Ach ciod a ghnè dhìon a th'ann an Criosd mu 'bheil na briathraibh sin air an labhairt?

1. Tha e 'na ionad-fasgaidh a tha anns gach dòigh freagarrach agus iomchuidh. 'Bheil a mhiann òirnn stéigh-dòchais a leagail a sheasas fad sìorr-uidheachd. Feuch an stéigh chinnteach a shuidh-ich Dia ann an Sion—carraig a's àirde na'n saoghal, is neartmhoire na cas-sheasamh an domhain, agus buan-mhaireannach mar righ-chathair Iehobhah: 'si carraig nan aoisean i; a' chreag mhòr nach gabh atharrachadh. Ciod e buaidh na craige? Nach e neart agus buan-mhaireannachd? Géillidh gach daingneach a thogar le làmhaibh, do'n chraig—buailidh an doinionn iadsan, agus tilgear iad bun os ceann, ach a' chreag mhòr, lìnn an déigh lìnn, tog-aidh i a ceann chum nan neul, a' cur gach doinionn gu dùlan. Cha dean aois ach beag drùghaidh oirre—seargaidh an darach neartmhor féin fo aois, —thig caochlaidhean air rìoghachdaibh an domhain —fàgaidh na h-aibhnichean féin an sruth-chlaisean; ach a' chreag mhòr, chìtear i àl an déigh àil, buadh-ar mar ann an neart a h-òige; gidheadh is faoin an samhladh i air buan-mhaireannachd an t-Slànuighir; géillidh creagan an domhain féin faidheòidh, ach tha aona Chreag ann a mhàin nachatharraich—Creag nach cìosnaich sìon, agus nach gluaisear le doininn, agus is i a' Chreag sin Criosd. Air a' Chraig so tog-aidh Dia suas 'eaglais, agus cha bhuadhaich geata ifrinn 'na h-aghaidh. Air a' Charraig so thog an àireamh thar cùnntas a tha ann an glòir; fo sgàile na Craige Mòire so fhuair na mìltean agus deich mìltean fasgadh, agus tha a sgàile co anabarrach farsuing, 's gum feud na thà agus na bhitheas air aghaidh an t-saoghail fasgadh fhaotainn ann o gach doinionn agus ànradh. A' bheil ar naimhdean air ar tòir? Ann an so tha ionad-folaich o agartas an lagha, o bhuaireadh an droch-spioraid, agus o dheuchainnibh an t-saoghail. A' bheil doinionn

air bith a' bualadh gu tròm oirnn? fo sgàile na Craige so tha dìon; thigeadh bochduinn, béucadh tàirneanach Shinai, agus itealaicheadh saighdean teinnteach an droch-spioraid mu'n cuairt duinn; cha tig iad am fagus duinn, oir is e ar n-àite-còmhnuidh daingneachan nan creag. Ann an so tha sinn air ar dìon, air ar tèarnadh, agus air ar n-ath-bheothachadh. A' bheil againn ri gluasad trid fearann tioram, tartmhor, teth, anns nach 'eil uisge? Feuch a' Charraig a bhuaileadh airson pheacach, agus as an do bhrùchd an t-uisge beò! O! an samhladh beannaichte air an t-sruth phrìseil sin a tha 'ruith anns gach linn, do gach fine agus sluagh fo nèamh; agus nach dealaich ris-san a tha air a thurus gu Sion, gus an téid e faidheòidh thairis air Iordan, agus an seas e air cladach sèimh a' Chanaain shuas, far an cinn an sruth so 'na abhainn mhòir, a' sruthadh o chathair Dhé agus an Uain. Tha'n tobar naomh so, a dh'fhosgladh ann an tigh Dhaibhidh, cosmhuil, 'na bhuaidhibh, ri lochan Bhetesda; ge b'e neach a dh'ionnlaideas e féin ann, bithidh e air a leigheas o gach éucail a bh'air: O! gach aon air a' bheil tart, thigibh chum sruthaibh nan uisge beò! As a so feudaidh sibh òl, an nasgaidh chum neart agus càil fhaotainn gu dol air 'ur n-aghart 'nur turus do nèamh. An robh Ionah toilichte leis an luibh-sgàile a dhìon e car tamuill o'n teas? An robh sluagh Israeil taingeil airson an uisge a bhrùchd a mach á carraig Horeib? Agus an e nach bi sinne taingeil do Dhia airson a thabhartas do-labhairt, ann am Mac a ghràidh a chur a dh'ionnsuidh an t-saoghail a thèarnadh a phobuill o dhoinionn na feirge bha ri teachd; agus a tha 'na ionad-dìon, agus 'na fhasgadh o ghathaibh loisgeach a' cheartais sin a bha'n tòir oirnn? Nar leigeadh Dia nach bi! O a Spioraid bhuadhar nan gràs, treòraich sinn chum na Carraige 's àirde na sinn féin! Dh'iarramaid suidhe ann am fasgadh

a' chroinn-chéusaidh, le irisleachd, le làn-earbsa, le taingealachd agus gràdh.

A rìs, fo'n cheann so, Tha 'n dìon agus am fasgadh tha ann an Criosd do ghnàth deas, agus soruigheachd air. Tha cuireadh aoidheil furanach againn teicheadh d'a ionnsuidh. Tha trompaid airgid an t-soisgeil a' sìor-éigheach oirnn. Tha'n dorus do ghnàth fosgailte; tha guth a' ghràis ag ràdh, " Thigibh a' m' ionnsuidh-sa sibhse uile tha ri saothair agus fo thròm uallaich, agus bheir mise suaimhneas dhuibh." Agus 's e a ghealladh-san nach fheud ar mealladh, " An ti a thig d'am ionnsuidh, cha chuir mi air chor air bith cùl ris." Sibhs' uile, matà, leis am bu mhiann bàs fhaotainn ann an sìth, agus Dia fhaicinn ann an réite, d'an léir 'ur cunnart, agus leis am bu deòin teicheadh uaithe, éisdibh, agus gabhaibh suim do bhriathra stéigh mo theagaisg, " Tha duine ann a tha mar ionad-fasgaidh o'n ghaoith, mar dhìdein o'n doininn, mar shruthaibh uisge ann an àite tioram, agus mar sgaile na craige mòire ann an tìr airsnealaich."

Aon uair eile, mhothaicheamaid gu bheil an dìon agus am fasgadh tha ann an Criosd téaruint' agus maireannach. 'S iomad dìon agus fasgadh mealltach a tha daoine ag ullachadh air an son féin, chum a' bheil iad a' teicheadh car tamuill, agus anns a' bheil iad ag ràdh riu féin, Sìth, sìth. Feudaidh an dubhar so fòghnachdainn dhoibh car latha no dhà, fhad 'sa tha grian bhrosgulach an t-samhraidh a' snàmh os an ceann; ach 'nuair thig doinionn a' bhàis, tuigidh iad co mòr 'sa bha iad air am mealladh; ach cha'n ann mar sin a thachras do'n ionad-dhìon mu 'bheil sinne a' labhairt. Cha'n urrainn dìoghaltair-na-fola teachd a stigh do'n bhaile-dhìdein againne; cha ghluais a' ghaoth a' Chreag Mhòr; cha mhìll an doinionn ar n-àirc; cha ruig na lasraichean teinnteach oirnn ann an Soar; cha do chailleadh anam riamh a theich chum téaruinteachd

ann an Criosd. Fàilnichidh gach ionad-fasgaidh eile, ach so cha'n fhàilnich; oir is co ionann do Chriosd an dé, an diugh, agus gu sìorruidh.

Agus a nis focal no dhà mar cho'-dhùnadh. 1. Na dì-chuimhnicheamaid gu bràth a liughad doinionn d'am bheil sinn do thaobh nàduir buailteach; agus co cinnteach 's a tha'm Bìobull fìor, 's a tha Dia beò, glacaidh iad an droing nach do theich a dh'ionnsuidh an t-Slànuighir.

2. Cuimhnicheamaid do ghnàth nach 'eil tèaruinteachd no sòlas, ach anns an duine Iosa Criosd; nach 'eil uisg' ìocshlainteach ach san tobar so, agus gur e so an t-aon ionad-fasgaidh, a chuimsich Dia a mach airson pheacach bhochda. O! gu'n tugadh daoine fainear ciod a ni iad ann an là an fhiosrachaidh, agus gu'n teicheadh iad chum dìon anns an dòchas a chuireadh rompa.

3. A luchd-leanmhuinn Iosa, bithibh taingeil airson gu bheil a shamhuil so do ionad-dìon agaibh. Fo gach deuchainn teichibh d'a ionnsuidh. Gabhaibh dìon fo a mhòr-chumhachd, agus 'na gheallainnibh sòlasach. Tha sibh làn-thèaruinte 'nar n-ionadaibh tàmha air a' bheil an fhuil air a crathadh. Dlù-leanaibh Criosd le làn-rùn 'ur cridhe, agus iarraibh am barrachd eòlais a bhi agaibh air, mar charaid, agus annsachd 'ur n-anama. O! gu'n deanadh an Spiorad Naomh, ann an cumhachd a ghràis, 'ur treòrachadh uile d'a ionnsuidh.

---

## *Bròn air son Bàs Chàirdibh.*

"Chuir thu fear mo ghaoil agus mo charaid fad uam: tha luchd m' eòlais ann an dorchadas."—*Salm* lxxxviii. 18.

Is lìonmhor iad air uachdar an t-saoghail chaochlaidich, a dh'fheudas so a ràdh. 'S ainneamh iad, da rìreadh, a thàinig gu àirde an làithibh, no idir gu

feasgar am beatha, nach feud an gearan bochd so a dheanamh. 'S i aidmheil na h-aoise, Ar càirdean—luchd ar dàimh—na daoine o'n d'thàinig sinn—ar còmpanaich dhìleas—a' chlann d' an d' thug sinn gaol, chuireadh fad' uainn iad—ann an tir an dorchadais tha muinntir ar gràidh—an lorg air an do leig sinn ar taic, dh' fhàilnich i—ar co'-aoisean, 's ainmic iad r'am faotainn, agus iadsan leis 'n do thòisich sinn turus na beatha, chàireadh iad fo'n fhòid. Cha'n'eil e comasach gun bhi fo bhròn airson bàs chàirdibh; agus cha mhò tha so air a thoirmeasg dhuinn. An dubhachas sin tha air a dhùsgadh le bàs caraid dealaidh bha ionmhuinn le'r n-anamaibh, cha'n'eil e 'nar comas a chumail fodha. C'arson a dh'fheuchamaid sin a dheanamh? Chàirich Dia a' mhaothalachd agus an tlus caomh so ann an nàdur mac an duine, agus cha chulaidh-fharmaid esan a dh'fheuchadh r'a smàladh. 'S fuar an càirdeas nach caoidh bàs caraid—an cridhe nach d' fhairich an dubhachas so, 's truagh leam an còm anns am bheil e. Na deòir tha 'sruthadh o'n chridhe bhlàth cha'n'eil Soisgeul Chriosd a' toirmeasg.—'Nuair bhàsaicheas fear ar gaoil; 'nuair chaidh a lòchran as agus a thilg e'n deò; an déigh dhuinn ar cead deireannach a ghabhail, cha'n'eil an Soisgeul ag ràdh, na bi fo bhròn; ach amhàin, *Na bi fo bhròn mar mhuinntir gun dòchas.* Cha'n aobhar nàire do dhuine a dheòir a shileadh; cha pheacach dhuinn leigeil leo tuiteam ga frasach. Ghuil Ioseph 'nuair bhàsaich 'athair; shil Daibhidh gu frasach a dheòir 'nuair chaochail a mhac ceannairceach; agus Esan a b' àirde na iadsan, Fear-saoraidh ar n-anamanna, cha do chronaich e Muire no Marta 'nuair bha iad fo bhròn. Ghuil e maille riu aig uaigh am bràthar. Esan nach d' fhiosraich bròn 'an àm bàs caraid—aig nach 'eil déur no osna bhròin r'a sheachnadh, tha e 'toirt dearbhadh muladach nach 'eil an aon inntinn annsan a bha ann an Criosd. 'Nuair

smachdaich Dia gu cruaidh an duine math, Iob, 'na phearsa, 'na theaghlach, agus 'na sheilbh, dh'éirich e, réub e 'fhalluinn, agus bhèarr e a cheann, agus thuit e sìos air an talamh; ach eadhon anns a' cheart àm anns an robh e mar so fo bhròn, bheannaich e Dia a bhuail e. Is freagaraiche gu mòr do'n Chriosduidh aobhar agus fàth a bhròin fhosgladh a mach, a ghearan a chàramh fa chomhair Dhé, na feuchainn gu dùr gruamach r'a mhùchadh 's a chumail fodha. Cha pheacach ar gearan a dheanamh ri Dia, ged is peacach gearan 'na aghaidh. Is faothachadh do'n chridhe bhrònach leigeil leis na deòir tuiteam—leigeil leis na h-osnaichean éiridh—leis a' ghearan teachd a mach. B'e so cleachdadh Dhaibhidh, agus s' ioma dubhachas a dh'fhiosraich 'anam. Thaom e do ghnàth a ghearan 'an làthair Dhé—chuir e ri chéile an dara salm thar an cùig fichead, agus thug e mar ainm dh'i, *Urnuigh airson duine thruaigh, 'nuair bhios e air a shàrachadh agus a thaomas e a ghearan an làthair an Tighearna;* agus taing do Dhia a chuir 'na chridhe na sailm mhilis sin a chur r'a chéile. 'S iomad duine truagh muladach a fhuair faothachadh uapa. O! b'fhèarr gu'n rachadh daoine 'an àm bròin a dh'ionnsuidh Dhé, ag ràdh, O! Athair nan gràs, gabh truas dh'inn—cùm suas sinn—bi a'd' chùl-taic dhuinn, agus saor sinn. Tha so taitneach le Dia—tha so tarbhach do'n anam. Tha e ceadaichte dhuinn ar gearan a dheanamh ri daoinibh, mar rinn Iob, ag ràdh, "Gabhaibh truas dhiom, gabhaibh truas dhiom, O! mo chàirdean, oir bhuin làmh Dhé rium;" agus da rìreadh, 's mòr an tròcair ma tha càirdean againn a tha glic, truacanta, teò-chridheach, ann an àm ar n-airc; ach 's beag a's urradh dhoibh a dheanamh:—tha 'n *toil* aca, ach cha'n'eil an *comas.* Is E féin *an caraid a leanas ni's dlùithe na aona bhràthair.* 'N do chaill thusa tha 'ga léughadh so, caraid dìleas—bràthair caomh no

piuthar ghaolach—céile do chuim, no leanabh a bha dhuit mar t'anam féin? An robh 'earbsa ann an Dia trid Chriosd? An robh a thaic air an t-Slànuighear? An robh a chreidimh làidir—a dhòchas àrd? Eisd! Tha guth o nèamh ag ràdh, *Is beannaichte na mairbh a gheibh bàs san Tighearna.* 'Bheil so a' toirt ciùine air t'anam? Thugadh do charaid air falbh—tha 'bhròn-sa gu sìorruidh seachad—tha 'anam aig fois—tha e le 'Dhia agus le 'Shlànuighear—cha ghearain esan ni's mò—tha 'uile uireasbhuidh air an riarachadh—tha 'iarratais a's àirde air an deònachadh dha—tha 'cholunn 'na suain, ach tha i 'na suain ann an Criosd. Thig E féin g'a dùsgadh. Trid cumhachd an t-Slànuighir a dh' éirich, éiridh a chàirdean maraon; agus 'nuair a dh' fhoillsichear Criosd am beatha, foillsichear iadsan maille ris ann an glòir. Na guilibh mar mhuinntir a chuir an taic ri cuilc bhriste agus a dh'earb ann an gàirdean feòla.—Chaochail fear do ghràidh. Sìth d'a anam! Dh'fhalbh car tamuill gach subhachas agus sòlas—chuir an soaghal air, mar gum b'ann, éididh bròin—tha gach ni doilleir, duaichni; ach na strìochd do na smuaintibh so—ceannsaich iad; tha iomad beannachd fhathast air mhaireann—na brosnuich an t-Uile-Chumhachdach chum an grad spìonadh uait. Tha 'n saoghal so dorcha leat, ach amhairc os ceann an t-saoghail so. Chaochail e da rìreadh a bha àillidh 'nad bheachd—fear a' chridhe bhlàth—annsachd t'anama—a chaoidh san t-saoghal so tuilleadh cha'n fhaic thu e—cha'n éisd thu a ghuth. Brònach 's éiginn duit a bhith—ach na bi ri monmhur—bi strìochdta—bi ùmhal. Chaochail do charaid—ach tha càirdean fathast a làthair. Ghairm Dia g'a ionnsuidh féin do mhac, do nighean, do bhràthair, no do chéile phòsda; ach am bheil na h-uile aon a tha ionmhuinn le t'anam, fo'n fhòid?—'bheil idir air uachdar an t-saoghail a h-aon a chàireas do cheann san ùir? Ciod air bith a chunnaic

Dia iomchuidh thoirt uait, bi taingeil air son na dh'fhàg e. Feudaidh tu cantainn mar so: Tha mi fo bhròn—O! tha mi dubhach, brònach; ach 'na dhéigh so uile, tha mi strìochdta—tha mi taingeil gu bheil anam mo ghràidh ann an sìth, am feadh a tha mise air m' udal air cuan bruailleanach an t-saoghail so, na sìonta garbh a 'bualadh thairis orm, ar leam gur léir dhomh esan an dèigh dol air tìr air tràigh chiùin an àigh.—Tha 'n ùir a nis thairis air colunn fir mo rùin—'s fuar, fuar a chreubh—agus dùinte ann an dorchadas tha 'n t-sùil anns an robh am blàs, an tuigse, 's an t-iochd. Gidheadh na bi fo bhròn, O! m'anam, mar neach gun dòchas; saoraidh Dia e o chumhachd a' bhàis—bithidh a cholunn fhathast glòrmhor mar cholunn Chriosd. A nis, eadhon a nise féin, 'nuair tha mise 'n so a' gul, tha gach déur gu bràth air an siabadh o 'shùil-san. A nis, eadhon a nis, 'nuair tha mo shòlais-sa ni's lugha na bha iad, tha 'shòlais-san iomlan. Tha mi 'g amharc air nithe aimsireil, agus tha mo chridhe air a leònadh; tha mi 'g amharc air nithe sìorruidh, agus tha ola air a taomadh ann am chréuchdaibh. 'S e Dia tha ann —deanadh e mar a's àill leis féin. Dh'fhalbh m' annsachd 's mo rùn; ach, taing do'n Athair Naomh, 's ioma là sona bha againn an cuideachd a chéile: ged thug Dia uainn e, 's ann aige b'fheàrr còir air;— bu phrìseil an t-iasad a thug e dhomh dheth—tha nithe aig Dia air a chionn ni's prìseala na bha r'a fhaotainn san t-saoghal chaochlaideach, thruagh so. Fada, fada shuas os ceann gleann nan déur, tha esan san tìr shona sin, far am bheil aige lànachd glòire nach 'eil air a dheònachadh do'n neach a's àirde tha 'n so a bhos. Tàirngidh Dia fhathast air ais an sgàil a tha eadar mi 's an t-àite naomh sin. Tha mo dhòchas ann am fuil agus ann an toillteannas mo Shlànuighir gu faic mi fhathast na flaitheis àrda sin, agus iadsan a fhuair romhainn do thìr Emmanueil. O! chì mi nithe ni's fearr—chì mi Dia a

ghràdhaich mi le gràdh sìorruidh, agus an Slànuighear a dh'ionnlaid mi 'na fhuil féin o mo pheacannaibh. Tha càirdean againn ann an nèamh a bharrachd air-san a chaochail—tha caraid againn a tha 'na chuibhrinn bhuan do'n anam. Earbaidh mi as —ni mi uaill as—tha Dia beò—beannaichte gu robh an Tighearna, mo bhuannachd a's àirde—m'aoibhneas agus mo ghlòir; cha chaochail Esan—cha toir ear uam e gu dìlinn. O! na goideadh caraid eile uam an t-àite sin ann am chridhe agus ann am earbsa a's dligheach dhomh a ghleidheadh do Dhia amhàin. Ann an dorchadas oidhche mo bhròin, deanadh solus mo Dhé mo chumail suas. Cò tha agam ann an nèamh ach thusa, O mo Dhia; ni 'bheil neach air talamh ach thusa ris am bi mo dhùil.

---

*Gliocas air a tharruing o bhàs Chàirdibh.*

'NUAIR is deònach leis an Athair Naomh caraid gaolach a ghairm air falbh, agus bàs a thoirt a steach d'ar fàrdaich, 's iomchuidh dhuinne thoirt fainear gur daoine bàsmhor sinn féin, agus gu bheil àm ar bàis a' tarruing dlùth. Nan tugamaid fainear a h-uile maduinn tha ar taobh ag éiridh gur h-e so, math a dh'fheuidte, an latha deireannach, chuireadh so grabadh òirnn 'nar deann-ruith as déigh faileasaibh faoin an t-saoghail thruaigh so. Chuireadh so srian air ar n-ana-miannaibh làidir—cheannsaicheadh so ar n-aigne ghuanach—dh'fhàgadh e sinn furachail, faicilleach, agus thàirngeadh e sinn gu ar taic a chur air Dia. Nan smuainticheamaid gu tric, gu suidhichte, air a' bhàs, chailleadh e ann an tomhas mòr gach uamhas tha fuaighte ris. Cha tigeadh e òirnn gun fhios; dh'fheuchamaid a bhi uidheamaichte air a chionn, agus bhiodhmaid beò mar bu mhiann leinn a bhi ann an àm ar bàis.

'S iomad sanas tha sinn a' faotainn a bhi deas. Tha céum goirid agus làmh chritheach na h-aoise—tha tinneas agus euslainte—tha dorchadas na h-oidhche—suain a' chadail—na mìltean a' tuiteam air an làimh dheis agus air an làimh chlì—tha na h-uaigheannan air am bheil sinn a' saltairt—na leacalighe air am bheil sinn a' suidhe—na tulachain uaine sa' chladh—an tòrradh tha 'gabhail an rathaid do'n chill; tha iad so uile a' gairm, agus 's éiginn duinn éisdeachd, gu'n imir an ùir pilltinn gu ùir, ach an spiorad chum an Dé sin a thug seachad e. Ach a dh'aindeoin so uile, tha daoine a' suidhe 's a' gluasad, ag éiridh 's a' luidhe, mar gum biodh saorsa acasan o'n bhàs—aont' fhada air beatha—iomadh agus iomadh bliadhna ann an tìr nam beò.

Ciod a dhùisgeas daoine as an t-suain thruagh so mur dean bàs chàirdean e? Tha bàs chàirdean mar theachdaireachd o Dhia, a' toirt rabhadh dhoibh a bhi deas. Eisdibh! a mhuinntir gun tuigse; bitheadh sibhse mar an céudna deas,—tamull beag agus 's éiginn duibh imeachd. Na thachair do 'ur càirdibh an diugh, tachraidh, math a dh'fheuidte, dhuibhse am màireach. An dì-chuimhnich sibh gu bràth na mhothaich sibh 'nuair chunnaic sibh 'ur càirdean a dh'fhalbh ann an iarguin a' bhàis—air an riasladh le dòruinn—bàs-gheal, fann—a' strìgh air son na h-analach a bha 'gam fàgail—an deò a' togairt falbh—an spàirn dheireannach a' tòiseachadh—uspairn a' bhàis air teachd? Tha so, feudaidh e bith, dlùth ortsa; agus mun gairm coileach na maidne, theagamh gu'n cluinn thu, Thig, freagair do Dhia! Latha no dhà seachad, agus seasaidh càirdean eile mu'n cuairt do d' leabaidh-sa, ceart mar sheas thusa aig taobh leapach an fhir nach mairionn. Mar chunnaic esan thusa 'gul air a shon-san, 's dòcha gum faic thusa feaghain eile a' gul air do shon féin. Foghluim gliocas, mata, á bàs caraid.

A rithist: Bu chòir do bhàs chàirdibh mothachadh

iomchuidh thoirt dhuinn air faoineis agus amaideachd an t-saoghail so, agus air gòraiche na muinntir tha air an dalladh agus air am mealladh leis. Ma tha ni air thalamh bu chòir an sgleò meallta tha air a shuaineadh mu'n t-saoghal so a ghrad-tharruing air falbh, 's e 'n ni sin bàs caraid. Tha taisbeanadh soilleir againn ann an sin air faoineis agus suarrachas beartais, urraim, glòire, agus subhachais an t-saoghail so. Am feadh 's a tha'n saoghal a' cinneachadh leinn—grian bhrosgulach an t-saoghail a' snàmh gu soilleir, àillidh os ar ceann—tha ar càirdean dìleas agus seasmhach, tha sinn ullamh gu ràdh, 'S maith dhuinne bhi 'n so: ach cia brònach, dorcha, duaichni tha'n saoghal ag amharc 'nuair tha caraid dealaidh, dìleas, an déigh ar fàgail? A nis, arsa 'n tùrsach, 's léir dhomh faoineis an t-saoghail so—dh' fhalbh e a dh'eutromaicheadh dhòmhsa gach eallach. B'e 'dhùrachd sòlas a thoirt dhomh; ach a ghuth cha'n éisd mi ni's mò, agus 'aghaidh a chaoidh cha'n fhaic mi. O! a shaoghail, cia mar a's urradh dhomh dlùth-leantuinn riut ni's faide, 'nuair tha do shòlais co mi-chinnteach, co gèarr, co mi-sheasmhach? O! m'anam, na càirich ni's faide do thlachd air faoineis na beatha so.

A rithist: Tha bàs chàirdean a' taisbeanadh dhuinn òirdheirceas agus luach an t-Soisgeil. Tha an Soisgeul prìseil air gach àm, ach cha'n 'eil a tharbhaichead air àm sam bith co mòr 's a tha e 'nuair thàinig an teachdaire deireannach, 'nuair a 's éiginn duinn an saoghal so fhàgail agus triall air ar turus deireannach.

Sibhse 'chaill càirdean dìleas Crìosdail, an cuimhneach leibh an sòlas a thug Soisgeul Chriosd dhoibh 'nan làithibh deireannach? an cuimhneach leibh an dòchas àrd a las air an eudann mar labhair iad mu Charaid an anama? an cuimhneach leibh co strìochdta 's a bha iad fo làimh Dhé? an creidimh daingeann tréun léis na choinnich iad rìgh nam fiamh? a'

chiùine agus an t-sìth bheannaichte leis na ghabh iad cead do'n t-saoghal so, agus a' mhisneach àrd leis an deachaidh iad air an turus do thìr na siorruidheachd? an cuimhneach leibh co curanta 's a bha iad air bruaich a' bhàis, agus an fhoighidinn leis an d'fheith iad àm Dhé? Ged bha fadal air an anamaibh gu bhi maille ri Criosd, gidheadh bi an cainnt, Cha 'n i mo thoil-sa, ach do thoil-sa gu robh deanta. Chuala sibh an òrain mhilis ann an oidhche am bròin—chunnaic sibh an fhàilte chuir iad air a' bhàs. O! cia mar a neartaich teagaisg agus geallannan Chriosd iad? O! 's e Criosd féin caraid nam féumach—feartaice nan uireasbhuidheach!

Biodh an Soisgeul prìseil 'nar beachd; ann an làithibh ar sonais agus ar slàinte, biodh an soisgeul mar sholus d'ar casaibh, agus mar lòchran d'ar céumnaibh. Am b' àill leibh bàsachadh ann an làn-dearbhadh a' chreidimh? am bu mhiann leibh bhi comasach san àm dheireannach air a ràdh, Tha fios agam cò anns 'n do chreid mi, agus gu bheil e comasach air na dh'earb mi a choimhead chum an àm dheireannaich? Le cridhe taingeil, iriosal, aithreachail; le cridhe taingeil, ait, gabhamaid ris-san a thàinig ann an ainm an Ti a's àirde chum ar tèarnadh. An do chaochail càirdean dealaidh, dìleas—fòghlumaibh gach dleasnas a choimhlionadh gu dìleas as leth nan càirdibh tha air mhairionn. 'Sann am bitheantas 'nuair chailleas sinn ar càirdean, a tha meas ceart againn orra; 's ann an sin a chuimhnicheas sinn air ar giùlan d'an taobh—gach dleasnas air an d'rinn sinn dearmad, agus a liuthad cothrom air math a dheanamh dhoibh-san, a chaill sinn; an sin cuimhnichidh am mac air 'amaideachd, a chuir duilichinn agus bròn air an athair a dh'fhalbh—an amaideachd sin a bha 'na meadhon air ceann liath a phàrant a thoirt le bròn chum na h-ùrach. Cuimhnichidh an t-athair air an dearmad a rinn e air a mhac, agus na h-iomadaidh cothrom prìseil a chaill

e air 'fhòghlum ann an eòlas air an t-Slànuighear. O! cia géur, guineach na smuaintean iad sin dhoibh-san a bha mi-dhìleas do na càirdibh a chaochail, nuair tha gach cothrom gu sìorruidh seachad. Cia sòlasach a smuainteachadh 'an àm bàis caraid, gu'n robh sinn dìleas da, agus nach 'eil fàth tagraidh againn air son easbhuidh dleasnais d'a thaobh.

Aon uair eile: Bu chòir do bhàs chàirdibh togradh agus déigh ard a dhùsgadh 'nar cridheachaibh air dùthaich agus dachaidh a's fèarr na'n saoghal caochlaideach so. Tha dùthaich a's fèarr ann, cathair an Dé a's àirde, far an coinnich iadsan uile á gach dùthaich agus linn a bha air an naomhachadh le gràs Dhé, agus far nach dealaich iad gu bràth.

Do'n ionad shona sin 's ioma caraid dealaidh agus dìleas a chaidh suas o ghleann nan déur so. Ann an sin tha iad a' sealbhachadh comunn milis, ann an cuideachd ainglibh agus àrd-ainglibh, le spioradaibh nan daoine fìrinneach air an deanamh coimhlionta ann an glòir. Bitheadh sibhse fìrinneach chum bàis, agus leanaidh sibh iad—chì sibh iad; bidh sibh sona fhathast maille riutha—cha'n ann amhàin fad latha no dhà no ré bliadhna no dhà, ach trìd siorruidheachd. 'Nuair chuala Iacob gu robh Ioseph a mhac beò agus air 'ardachadh ann an tìr na h-Eiphit, bha fadal air gus an d'fhuair e dol sìos—cha robh fois aige 'na chridhe gus an deachaidh e, 's am fac' e, agus an robh e maille r'a mhac. Cionnas, matà, nach 'eil fadal òirnne gu bhi maille ris na càirdibh caomha, Criosdail, a chaidh romhainn air an t-slighe mhaireannaich o nach pill iad a chaoidh? Cionnas nach 'eil fadal òirnn gu bhi maille ri Criosd agus r'a shluagh a shaor e? Creidibh e, cha'n'eil e 'na iarrtas peacach a bhi maille ri pàrantaibh, ri cloinn, agus càirdibh caomh a chaochail—a chaidil ann an Criosd, agus a tha beò maille ri Criosd. Na deanaibh bròn, matà, mar mhuinntir gun dòchas. Feudaidh tu a chantainn,

Tha fios agam gu bheil iad beò—chì mi iad 'na dhéigh so—chì mi iad neo-bhàsmhor agus glòrmhor—saor o laigse agus o thruailleachd. Fhir mo ghràidh a dh'fhalbh! bithidh mi fhathast eòlach ort—togaidh sinn fhathast ar n-òrain le chéile Dha-san tha 'na shuidhe air an Rìgh-chathair, agus do'n Uan. Bithidh ar n-anamanna ni's dlùth-cheangailte r'a chéile na bha iad riamh. O! glòir gu robh Dhà-san d'am bheil sinn fo chomain airson nan smuaintibh àghmhor beannaichte sin.

"Biodh misneach aig luchd-muinntir Chriosd,
Tra chì iad luchd an gaoil
A' dol gu cadal ann an Ios':
Cha'n i so crìoch an sao'il.

"C'arson, matà, bhios sibh ri bròn
Mar dhream gun dòchas mòr;
Am bheil sa' bhàs ach teachdair sìth
G'an gairm gu rìogh'chd na glòir'?

"Mar chaochail Criosd, 's mar dhùisg e suas
Le buaidh o staid a' bhàis;
Is amhluidh dh'éireas fòs a shluagh
Le luaghair là a' bhràth.

"Fòs tamull beag a's ruigidh sinn
An caladh ait faidheòidh,
San coinnich sinn na sgaradh uainn,
'S cha dealaich sinn ni's mò."

---

## *An Duine ann an Criosd.*

B'aithne dhomh duine ann an Criosd.—2 *Cor.* xii. 12.

Is sona esan da rìreadh tha ann an Criosd—so esan ris am feudar Criosduidh a ràdh. 'S dlùth an

càirdeas agus an dàimh tha fillte steach fo na briathraibh so. 'S lìonmhor iad a tha fo ainm agus fo aidmheil a' chreidimh Chriosduidh, nach 'eil ann an Criosd. Feudar a bhi ann an Criosd tre aidmheil agus do réir coltais, agus gidheadh a bhi mar ghéug neo-thorach, agus an déigh bàis a bhi caillte. Cha'n ann mar so dhoibhsan mu'm bheil e féin a cantainn, "Bheir mise dhoibh a' bheatha shiorruidh; cha bhàsaich iad gu bràth, ni mò a's urradh neach air bith an spìonadh as mo làimh." Ach cia mar tha duine ann an Criosd? Tha sinn ann an Criosd mar tha sinn ann an Adhamh—"Ann an Adhamh tha gach aon a' bàsachadh: mar sin ann an Criosd bithidh gach aon air an deanamh beò." O Adhamh tha againn ar ceud bheatha nàdurra, agus o Chriosd tha againn ar beatha spioradail. Ann an Adhamh thuit sinn; trid Chriosd éiridh sinn a rithist: oir tre eas-umhlachd an dara h-aon rinneadh mòran 'nam peacaich, ach tre ùmhlachd an aoin eile nìthear mòran 'nam fìreanaibh, mar chì sibh ann an Rom. v. 19. Tre Adhamh rìoghaich am peacadh, Rom. v. 21. "An céud duine o'n talamh, talmhaidh: an dara duine, an Tighearn o nèamh. Mar an duine talmhaidh, is amhuil sin iadsan *a tha* talmhaidh: agus mar a ta *an duine* nèamhaidh, is ann mar sin iadsan *a ta* nèamhaidh. Agus mar a ghiùlain sinn ìomhaigh an *duine* thalmhaidh, giùlainidh sinn mar an ceudna ìomhaigh an duine nèamhaidh," 1 Cor. xv. 47—49. Nis tha'n Criosduidh ann an Criosd mar bha Noah san àirc. Bha an àirc 'na samhladh air Criosd. Bha dìle na tuile tighinn air an t-saoghal, agus bha Noah agus a theaghlach ann an cunnart mar bha muinntir an t-saoghail gu h-uile; ach thèarnadh iad: cha d' éirich lochd no beud dhoibh, a chionn gu'n d'rinn iad mar dh'áithn Dia dhoibh. Thairgeadh tèaruinteachd, agus ghabh iad an tairgse. Dh'iarr iad fasgadh an àm; chaidh iad a stigh agus dhruid Dia suas iad, agus cha b' urradh

dhoibh a bhi ni bu tèaruinte ged robh iad a steach ann an nèamh. Cha d' ràinig braon do'n dìle mhòir iad, no aon déur do na tonnaibh uaibhreach atmhor a bha 'beucaich mu'n cuairt doibh. Thairis air na cuantaibh mòra shnàmh Noah's a theaghlach gu tèaruinte seasgair, gun iomaguin, gun eagal, aig an àm am fac' e am bogha-frois anns an spéur, an d' amhairc e 'mach 's am fac' e gu'n robh aghaidh na talmhainn tioram. Cha robh dòigh tèaruinteachd eile ann. Cha deanadh snàmh féum, agus bàta no eithear cumanta, cha deanadh iad cùis. Cha robh stà teicheadh chum nam beanntaibh no mullach nan sléibhtibh corrach; chòmhdaich na h-uisgeachan eadhon àirde am mullaichean. Bha sgrios agus milleadh agus bàs air gach làimh; ach cha robh ann ach aon mheadhon tèaruinteachd. Uime sin a h-uile h-aon a rinn dearmad air an dòigh thèaruinteachd sin, chailleadh iad anns na tuiltibh mòra. Agus ni mò bheil tèaruinteachd do dh' anam ach ann an Criosd; oir ni bheil ainm eile air a thoirt seachad air nèamh no air talamh trid am feud neach a bhi air a thèarnadh, ach ainm Chriosd. "Is mise," deir e fèin, "an t-slighe, agus an fhìrinn, agus a' bheatha: cha tig aon neach chum an Athar ach tromham-sa."

A rithist: Tha'n Criosduidh ann an Criosd mar bha fear dòrtadh na fola fo'n lagh ann am baile na dìdein. An duine a mharbhadh fear eile le tuiteamas gun droch rùn, agus air an robh eagal gu'n leanadh dìoghaltair na fola e, cha robh aige ach teicheadh chum a h-aon do na bailtibh dìdein; agus co luath 's a gheibheadh e stigh air geata a' bhaile sin, bha e tèaruinte. Bha na bailte-dìdein so air an suidheachadh air àit' àrd folluiseach, a chìte fad' air astar. Bha an t-slighe chum a' bhaile so air a deasachadh, air a deanamh réidh, còmhnard; agus 'nuair bha cunnart air bith gu'n rachadh an duine truagh a bha 'teicheadh d'a ionnsuidh, air seacharan, bha clach àrd air a cur suas aig taobh na slighe a' cuimseach-

adh a mach an rathaid dha: "*So an t-slighe chum baile na dìdein.*" Theich e le 'uile luathas, rinn e gach dìchioll, mar neach a' teicheadh air sgàth 'anama, agus is furasda thuigsinn an iarguin agus an t-eagal agus an cùram a bhiodh air aig am faigheadh e stigh; agus, mar an céudna, an t-sìth, an sòlas, an fhois, agus an t-sàmhchair bheannaichte a fhuair e aon uair 's gu robh e tèaruinte—agus dh'fheudadh e tionndadh air a shàil agus a ràdh ris an fhear a bh'air a thòir, Cha'n urradh dhuit do làmh a chur orm a nis. Ceart mar so iadsan a ta ann an Criosd, a theich air son dìdein chum greim a dheanamh air an dòchas a chuireadh rompa san t-soisgeul.

A rithist: Tha Críosduidh ann an Criosd mar tha am meanglan sa' chraoibh. Is coma cia co dlùth 's a tha 'm meanglan do'n chraoibh—seadh, eadhon ged robh e r'a taic, air a cheangal gu dlùth daingeann, diongmhalta rithe; seadh, ged robh am meanglan air a thàirngeachadh ris a' chraoibh, cha dean so uile féum, ni mò a bheir a' ghéug sin meas no blàth, do bhrìgh nach 'eil i 'fàs a mach as a' chraoibh, agus a' tarruing a brìgh, a sùgh, agus a beatha uaipe: ach 'nuair tha a' ghéug a' fàs a mach as a' chraoibh, tha an sùgh agus an snothach a tha sa' chraoibh féin a' deoghal air falbh feadh chuislibh na géige, agus 'an lorg so tha i a' cinntinn, agus torach.

"Gach uile ghéug annam-sa," arsa Criosd, "nach 'eil a' giùlan toraidh, bheir e air falbh; agus gach uile ghéug a ta tabhairt toraidh, glanaidh e i, chum gu'n giùlain i tuilleadh toraidh.

"Fanaibh annam-sa agus mise annaibh-se. Mar nach urrainn a' ghéug toradh a thoirt uaipe féin, mur fan i san fhìonain; cha mhò is urrainn sibhse, mur fan sibh annam-sa.

"Is mise an fhìonain, sibhse na géuga: an ti a dh'fhanas annam-sa, agus mise annsan, bheir esan mòr-thoradh uaithe; oir as m' eugmhais-sa cha'n urrainn sibh aon ni a dheanamh." Eoin xv. 2, 4, 5.

Cia luachmhor an dàimh so bhi ann an Criosd? Am bheil e 'na ni prìseil a bhi air ar saoradh o thràilleachd, o bhraighdeannas, o'n tràilleachd a's ìsle, o'n daorsa a's miosa? So an tèaruinteachd a th'acasan tha ann an Criosd. Ma ni am Mac saor sibh tha sibh saor da rìreadh. Annsan tha agaibh saorsa tre 'fhuil, eadhon maitheanas peacaidh.

'Bheil e 'na ni luachmhor a bhi saor o dhìteadh, o'n bhinn oillteil sin, "Is malluichte gach neach nach buanaich anns na h-uile nithibh a ta sgrìobhta ann an leabhar an lagha chum an deanamh?" O! 's eagallach an ni tuiteam ann an làmhaibh an Dé bheò; ach dhoibhsan a ta ann an Criosd, ni bheil dìteadh air bith. Feudaidh an saoghal an dìteadh—feudaidh Satan an dìteadh; ach ciod e sin: cha'n urradh dhoibh sin uile binn a thoirt a mach 'nan aghaidh. "Cò a chuireas coire sam bith á leth daoine taghta Dhé? *Is e* Dia a dh'fhìreanaicheas; cò a dhìteas? *Is* e Criosd a fhuair bàs, seadh, tuilleadh fòs, a dh'éirich a rìs, agus a ta air deaslàimh Dhé, neach a ta mar an ceudna a' deanamh eadar-ghuidhe air arson-ne." Rom. viii. 34, 35.

Iadsan a ta ann an Criosd, 's leò gach ni. "'S leibhse," arsa Pòl, "na h-uile nithe: Ma 'se Pòl, no Apollos, no Cephas, no an saoghal, no beatha, no bàs, no nithe a ta làthair, no nithe a ta ri teachd; is leibhse iad uile; agus is le Criosd sibhse; agus is le Dia Criosd," 1 Cor. xxii. 23. Tha iadsan ann an Criosd agus Criosd ann an Dia. Cia tèaruinte sluagh an Tighearna! Cia daingeann, seasmhach, diongmhalta 'n dàimh tha eadar iad agus an Slànuighear! Nach math a dh'fheudas esan a ta ann an Criosd a ràdh, "Tha dearbh-bheachd agam nach bi bàs, no beatha, no aingil, no uachdaranachda, no cumhachda, no nithe a ta làthair, no nithe a ta ri teachd, no àirde, no doimhne, no creutair sam bith eile, comasach air sinne a sgaradh o ghràdh Dhé a ta ann an Iosa Criosd ar Tighearn." Rom. viii. 38, 39.

Theagamh gu bheil cuid 'ga leughadh so, a tha suarach mu'n dàimh so agus cia dhiùbh tha no nach 'eil iad féin ann an Criosd; ach tamull beag agus chì iad an amaideachd. Ma dhùisgeas Dia iad gu cor an anama neo-bhàsmhor fhaicinn, agus an cunnart anns am bheil iad, ciod an sin nach tugadh iad gu robh iad ann an Criosd? Nam biodh iad aon uair air am bioradh chum a' chridhe gu éigheach a mach ann an uamhunn an anama, Ciod is còir dhomh a dheanamh chum gu'n sàbhalar mi? An sin thuigeadh e sòlas na muinntir tha ann an Criosd—luchd a' bhròin—luchd a' chridhe bhriste: tha fios acasan cia luachmhor an ni bhi ann an Criosd. Ciod a's urradh an saoghal gu léir a dheanamh air an son ma tha iad an taobh mach dheth-san? 'Nuair tha ar fuarain féin tioram gun deur annta, ciod a dh'éireadh dhuinn nam biodh fuaran uisge na slàinte fada uainn? 'Nuair tha ar lòchrain féin an déigh dol as, ciod a ni sinn mur h-éirich Grian na fìreantachd os ar ceann? Esan tha ann an Criosd, tha deoch a's biadh aige nach fiosrach leis an t-saoghal; tha sòlas a' teachd d'a ionnsuidh ann an oidhche a bhròin, a tha toirt air làmh Dhé a thuigsinn, agus a ràdh le cridhe strìochdta iriosal, 'S math dhòmhsa gu robh mi fo thrioblaid.

Tha àm a mach òirnn gu léir, agus 'nuair a thig e, tuigidh sinn uile 'n sin cia glòrmhor an ni bhi ann an Criosd. Feudaidh là a' bhròin teachd, agus là na h-airc; ach thig là a' bhàis gu cinnteach. 'S dòcha gu'n tig là a' bhròin, ach co cinnteach 's a tha 'n t-anam 'nar còm, thig an là eile; agus ma ghlacas bàs sibh an taobh mach do Chriosd—gun bhi ann an Criosd—O! b'fhèarr dhuibh nach robh sibh riamh air 'ur breith. Tha àm an aithreachais an sin air dol seachad—là a' ghràis seachad—àm na tròcair seachad; ach O! 'nuair thig an t-àm sin, 's beannaichte na mairbh a gheibh bàs anns an Tighearna. Esan anns am bheil iad, fhuair e buaidh thairis air a'

bhàs. Ma gheibh am bas sibh ann an Criosd, thig e mar aingeal a' chùmhnanta, siabaidh e gach déur o'n ghruaidh, treòraichidh e sibh gu altair Dhé, chum Dhé ar n-aoibhneas ro mhòr.

Feudaidh sibh dearmad a dheanamh air Caraid nam peacach a nis; ach 'nuair thig Rìgh-nam-fiamh, chi sibh agus tréigidh sibh 'ur n-amaideachd. O! cia mòr a bhios sibh fo iongantas mar a mheall faoineis an t-saoghail so sibh; cia mòr a bhios uamhunn oirbh an dearmad a rinn sibh Air-san a bha comasach amhàin air bhur tèarnadh. Amhaircibh romhaibh —bithibh glic.

Aon uair eile: Tha là eile ann an déigh bàis—là a' Bhreitheanais. Tha breitheanas an déigh bàis. 'Se so tha toirt uamhunn do'n bhàs. O! nach smuaintich sibh cia truagh bhur cor mur bi sibh ann an Criosd, 'nuair tha na nèamhan a' leaghadh as, agus na dùilean uile, le dian-theas; 'nuair dh'éisdeas gach aon anns na h-uaighibh guth Dhé, agus a thig iad a mach; 'nuair sheasas na mairbh, eadar bheag agus mhòr, an làthair Dhé, agus a dh'fhosglar na leabhraichean; ciod a ni sibh an sin gun charaid, gun fhear-tagraidh? Anns an àm sin bithidh iadsan a rinn di-meas air fo bhròn, agus glaodhaidh iad ris na sléibhtibh agus ris na creagaibh, ag ràdh, Tuitibh òirnne agus folaichibh sinn o ghnùis an ti a tha 'na shuidhe air an rìgh-chaithir, agus o fheirg an Uain.

Ach iadsan a ta ann an Criosd, togaidh iad an cinn le gàirdeachas, oir thàinig là an saorsa. Tha iad a nis air am faotainn annsan, agus a nis éisdidh iad a ghuth ag ràdh riutha, Thigibh, a mhuinntir tha beannaichte le m' Athair; sealbhaichibh an rìoghachd a dh'uidheamaicheadh air bhur son o leagadh bunaite na talmhainn.

Sibhse tha 'ga leughadh so, am bheil sibhse ann an Criosd? Theagamh nach 'eil fios agaibh, agus nach d'fheuch sibh riamh ri so fhaotainn a mach. An d'fheuch sibh riamh, ann an uaigneas agus ann

an dorchadas na h-oidhche, sibh féin a cheasnachadh do thaobh so? An do chuir sibh a' cheisd sin dachaidh chum 'ur cridheachaibh, 'Bheil mise ann an Criosd? Tha fios agaibh gu bheil 'ur sonas siorruidh an earbsa air an fhreagairt a's urradh dhuibh a thoirt do'n cheisd so. Tha latha nan gràs a' dol seachad—na bithibh ann an aineolas ni's faide —iarraibh an Tighearna 'm feadh a ta e r'a fhaotainn—gairmibh air am feadh a ta e dlùth; agus chum misneach thoirt dhuibh, ìnnseam dhuibh le barantas, nach h-iarr sibh e gun 'fhaotainn. Eisdibh a ghuth: "Esan a thig a m'ionnsuidh, cha chuir mi air chor sam bith cùl ris."

Sibhse ta ann an Criosd, bithibh taingeil. Aon uair bha sibh fad' air falbh, a nis tha sibh dlùth; roimhe so bha sibh 'nur coigrich, ach cha'n'eil sibh 'nur coigrich ni's faide. Rinn Dia nithe mòra air 'ur son, deanadh sibhse na dh'fheudas sibh chum 'ainm a ghlòrachadh an làthair an t-saoghail. Gràdhaichibh e, agus bithidh e mar dheoch agus mar bhiadh dhuibh a thoil a dheanamh. Esan a ta ann an Criosd, feudaibh e an laoidh mhilis so a thogail air slighe a thuruis.

O lochd, o chunnart dìonaidh Criosd;
  Mo choimhead ni gach uair;
'S gu tèaruint' m' anam treòraichidh
  Gu rìogh'chd na glòire shuas.

Bheir mi le còmhnadh treun mo Thriath,
  Dùlan do ifrinn féin;
Is dha-san gu robh glòir an-àrd
  Is cliù gu bràth. Amen!

*Aiseirigh Chriosd.*

B'ɪ sin staid àrd luchd-riaghlaidh nan Iudhach, agus dheisciobul Chriosd, agus is ann mar sin a bha gach ni ann an Ierusalem, am feadh 's a bha Ceannard an slàinte 'na luidhe ann an sàmhchair na h-uaighe. 'S an àm sin cha b' iad na saighdearan Romhanach amhàin a bha 'nam freiceadan air an uaigh; bha feachd nèimh fo ghluasad: dh'éideadh armailte nam fhlaitheas a dhìon a chuirp naomha. Bha gach uidheamachadh a nis air a dheanamh san dà shaoghal, agus gach ni deas air son an àm san robh gàirdein an Tighearna ri bhi air 'fhoillseachadh. Dà uair chaidh a' ghrian fodha air an t-saoghal, agus bha gach ni fathast sàmhach aig an uaigh. Bhuadhaich am bàs air Mac Dhé. Gu ciùin, tosdach chaidh an ùine seachad. Bha na saighdearan gu furachair a' faireadh: dhealraich gathan na gealaiche mu mheadhon-oidhche air an clogaidibh-cinn agus air an airm-chatha. Rinn naimhdean Chriosd uaill: bha gach ni mar a b'àill leo; thuit cridheachan a chairdean fo dhìobhail misnich agus fo bhròn; bha spiorada na glòire a' feitheamh gu h-iomaguineach, a' toirt fainear do na bha tachairt, agus a' smuainteachadh le mòr-iongantas air doimhneachd dòighibh an Tighearna. Faidh-eòidh, dh'éirich reult na maidne san àird-an-ear, a' toirt sanuis do'n t-saoghal gu'n robh 'n solus a' dlùthachadh; bha fàire an treas là a' bristeadh, 'nuair gu h-obann a chriothnaich an talamh, eadhon gu 'mheadhon; agus bha cumhachda nan nèamh air an gluasad: thàinig aingeal Dé a nuas; chlisg na saighdearan air an ais roimhe le uamhas; agus thuit iad sios gu làr: "Bha 'ghnùis mar an dealanach, agus 'éideadh geal mar an sneachda;" charaich e air falbh an leachd o bheul na h-uaighe, agus shuidh e oirre. Ach cò esan a tha mar so a' teachd a nìos o'n uaigh,

le 'thrusgan daithte o leabaidh a' bhàis? Esan a ta glòrmhor 'na choslas, ag imeachd ann am mòrachd a neirt? 'Se do cheannard féin, O Shioin, a ta ann! A Chriosduidh, 'se do Thriath féin a th' ann! "Shaltair e an t-amar-fìona 'na aonar: tha 'chulaidh daithte le fuil;" ach a nis, mar cheud-ghin á leaba na h-uaighe, tha e cur fàilte air maduinn 'aiseirigh féin. Tha e 'g éirigh 'na ghaisgeach buadhar o'n uaigh: tha e tilleadh air ais le beannachdaibh o shaoghal nan spiorad: tha e 'toirt saorsa do chloinn nan daoine. Cha d' thug éirigh na gréine riamh là co glòrmhor a steach—b'e so là ait-shaorsaidh an domhain mhòir. Sheinn reulta na maidne le chéile; 's rinn uile mhic Dhé iolach ghàirdeachais. Dh' amhairc Athair na tròcair a nuas o 'chathair-rìoghail: le mòr-thlachd chunnaic e a shaoghal féin air a thèarnadh: chunnaic e gu'n robh 'obair uile math. An sin rinn am fàsach gàirdeachas; bha aiteas air a' chruthachadh gu léir 'na làthair, 'nuair a theirinn beannachdan an Tì a's àirde mar dhrùchd nèimh, a dh' ath-bheothachadh nam fineachan.

---

*Dàn mu'n t-Sàbaid.*

"Fàilte dhuit, a Shàbaid chaoimh!
'S tlàth do thàmh do'n t-saoithreach bhochd,
A chuir na sèa làithean cian,
'Ga bhuan-chlaidreadh le gnìomh goirt!

Aonarach, tròm dh'ith e 'lòn,
A shuidhe 's a bhord am féur;
Geug fo bhlàth, no callaid chrìon,
'Ga dhìdein o shìon nan spéur.

Faic e'n diugh gu seasgair sèimh,
Ri fois air an làraich ghaoil;

A' furan cuirme gun stràic,
'An comunn r'a chàirdibh caoin.

'An comunn muinntireach a rùin,
'S éibhinn e toirt cliù d'a Rìgh;
Còmhdach mu 'ghnùis, sùil ri nèamh;
'S cha'n fhuar-chràbhadh a ghnàs gun bhrigh.

Is fois do fhear-ceird an droch neòil;
Daingeann a dhòigh, ge mòr 'fhiamh,
Gum buannaich e'n aimsir ghearr,
Rìoghachd 's nach faic Sàbaid crìoch."

Feuch! mar thill e sud roi'n réidh,
Is fuaim 'na chluasaibh o'n téis bhinn;
Beumadh chlag bu ghleadhrach pong,
O thùr an t-seann aitreabh dhuinn.

A' siubhal troi 'n ailbhinn chiùin,
Fiamh ait 'ga dhùsgadh 's gach cliabh;
'S thar còmhnard leacach nan uaigh
Tiugh-dhòrtadh an t-sluaigh a' triall.

An t-aosda, 's an cròm, 's an dall,
'S gille nan teum baoth 'na cheann;
Euslaint' ag àinich le péin,
A làmh critheach, 's a cheum mall!

Le farmad tha beachd a shùl,
Air leabaidh ghuirm ùr nam fòid;
'S e snàgan gu àros Dé,
Mar-ri sreud nan treun, 's nan òg.

Ge tùrsach iad sud 's ge tròm,
Lasaidh 'nan cuim fonn gu ceòl,
A' dìreadh a steach faraon,
Le balbh aoradh do'n BHITH-MHÒR.

Feuch, tha na mìltean 'nan tosd,
  Seall, 'ga nochdadh Abstol Dé !
Dh'fhosgail e'n Oigheam le gràdh ;
  'S gu'n d' luaidh e reachd àigh nan speur !

Eiridh mar chòmhla na slòigh,
  *Le salm nuaidh 's le clàrsaich ghrinn,*
Cridhe 's beul a' gleusadh phong,
  A' coimeasgadh nam fonn binn.

ALBUINN ! gu'n deanainn riut faoilt ;
  'S tìorail leam raointean do ghleann,
Feasgar Dòmhnuich th'air gach tràth,
  A' ciaradh mu àird nam beann.

A' ghrian a' téarnadh do'n chnoc,
  Soills' òir air choillidh gach bachd ;
Mise 'falbh an lòin am thosd,
  Lìonmhor m' ìoghnadh, mòr mo thlachd :

'Bhi cluinntinn co'-sheirm nan gràs
  'G éiridh o fhàrdaich a' chaoil,
Taing 'ga dhìol do Rìgh nan rìgh
  Le rùn cridh' o dhream gun ghaoid.

'S ionmhuinn leam sud 'nuair théid tàmh
  Air gnìomh nach àrd-chuiseach glòir,
Iall-chadha 'ga tarruing siar
  Roi'n fhear liath, 's a ghluasad fòill.

An sagart, 's an t-athair gràidh
  Ag èuladh troi'n bhlàr leis féin
Gu bruaich 'an iomall an raoin,
  No 'ghàrradh beag chraobh nan séud ;

A chòmhradh, r'a Dhia le cliù,
  Gu cràbhach, dùrachdach, teann ;

A chionn gu bheil a chròilein cruinn,
Seal mum faic a làithean ceann.

---

### *Mu Aithreachas.*

'S e aithreachas a thaobh Dhé, agus creidimh anns an t-Slànuighear, suim an t-Soisgeil gu léir. Ach ciod anns am bheil aithreachas a' co-sheasamh? Is cùis ro-chudthromach so; oir tha gnè aithreachais ann, anns nach'eil slàinte a' dol na cho'-imeachd. Tha bròn ann a tha 'g oibreachadh aithreachais chum beatha, as nach ion aithreachas a ghabhail; agus tha bròn ann a tha 'g oibreachadh bàis. Rinn Peadar aithreachas, chreid e, agus fhuair e maitheanas. Rinn Iudas aithreachas, thuit e 'n eu-dòchas, agus chaidh e d'a àite féin. Ghabh Ephraim aithreachas, ghabh e nàire, bha e fo amhluadh, agus fhuair e tròcair: *ach cha do phill Iudah riumsa le h-uile chridhe, ach gu cealgach*, a deir an Tighearna. Tha aithreachas tràthail ann, mar rinn Iosiah; tha aithreachas anmoch ann, mar bh'aig a' ghaduiche air a' chrann-cheusaidh; agus tha aithreachas ro-anmoch ann mar bh'aig an duine shaoibhir ann an ionad na dòruinn. Chuir Ahab saic-eudach uime, dh'irislich se e féin an làthair an Tighearna; ach bha e 'na chealgair. Rinn Heseciah, air an làimh eile, bròn; ghuil e; rinn e ùrnuigh, agus ghabh Dia ris.

Ciod, matà, anns am bheil aithreachas neo-chealgach a' co'-sheasamh? 'Se 'cheud cheum ann an aithreachas slàinteil, mothachadh ceart a bhi againn air ar peacadh, agus air ar staid chaillte a thaobh nàduir. Tha esan a th'air a dhùsgadh le Spiorad nan gràs air 'ath-núadhachadh 'na inntinn. Tha sùilean a thuigse air an soillseachadh, air chor 's gur léir dha dìomhanas an t-saoghail, cunnart a' pheacaidh, agus mòr luach nithe sìorruidh. Tha beachd fir-

inneach aige air Dia: tha e nis a' tuigsinn cia glòrmhor, cia gràsmhor 's a tha e; agus co airidh 's a tha e air a' ghràdh agus air an urram a's àirde, o gach creutair air nèamh agus air thalamh. Tha e 'g aideachadh gu bheil an lagh naomha, firinneach agus math; agus eadhon, 'nuair a tha e 'ga dhìteadh féin, nach'eil e air mhodh sam bith tuillidh 's cruaidh. Tha barailean ceart aig an aithreachan mu 'Shlànuighear beannaichte: aon uair bha e dha mar fhreumh á talamh tioram; cha robh sgèimh no grinneas aige gu'n amhairceadh e air, no maise gu'n iarradh se e: ach a nis, tha e 'faicinn deàlradh glòir an Athar ann, fior ìomhaigh a phearsaidh, agus iomlaineachd na diadhachd. Tha e 'ga thilgeadh féin aig a chosaibh, 's a' beachdachadh air mar Aodhaire, Urras, Slànuighear, agus Fear-saoraidh glòrmhor a phobuill féin. Tha 'chridhe air at le 'ghràdh, 's tha deòir a' sruthadh o 'shùilibh, 's e mar so le creidimh ag amharc air Iosa. Cha'n'eil e comasach do'n aithreachas so a bhi air 'oibreachadh sa' chridhe, gun bhròn agus gun mhulad anama bhi 'na lorg. Uime sin, tha e gu tric air ainmeachadh san Scriobtuir, an cridhe briste, 's an spiorad brùite. B'aithreachan brònach Daibhidh. Is dùrachdach tha esan a' guidhe gum biodh e air 'ionnlad o pheacadh, agus gu'n togadh Dia air deàlradh sòlasach a ghnùise, a bha co fada a dh'easbhuidh air. 'S iad deòir oighreachd ar sùl; feudaidh iadsan, gu dearbh, a bhi far nach 'eil aithreachas, ach cha'n fheud aithreachas a bhi as an eugmhais-san. Bu fhrasach a shil deòir na mnà bochda sin aig cosaibh Iosa, a nigh iad le deuraibh a sùl agus a thiormaich iad le folt a cinn. Cha'n e eagal a tha dùsgadh a' bhròin so; 's i 'n t-saighead a's géire tha ruigheachd cridhe an aithreachain, gu'n do chuir e corruich air Dia, agus gu bheil Dia tròcaireach. Agus cha'n'eil na tobraichean bròin sin a' ruith air àm sam bith co siùbhlach 's a tha iad a' deanamh sa' cheart àm anns am bheil an t-aithreachan le creidimh a'

cluinntinn Chriosd ag eadar-ghuidhe as a leth, air deas-làimh an Athar, agus anns am bheil Dia ag ràdh ris, A mhic bi fo dheagh mhisneach, tha do pheacanna air am maitheadh dhuit. Ach thugaibh fainear gum feud mulad agus bròn, ann an tomhas mòr, a bhi sa' chridhe, 's gun an t-aithreachas slàinteil so a bhi 'na lorg. Feudaidh a' choguis a bhi air a dùsgadh, agus agartas làidir a bhi air neach airson peacaidh, 's gidheadh a bhi gun aithreachas. Feudaidh neach àrd-dhòchas, agus subhachas anama a bhi aige, agus 'na dhéigh so uile, gun bhi 'na aithreachan tréibhdhireach. Thugaibh leibh, matá, gur h-éigin do'n fhìor aithreachan a pheacanna a thréigsinn, agus gur e so an dearbhadh firinneach. Na bithibh air 'ur mealladh; thugaibh a mach toradh iomchuidh chum aithreachais. 'S ann air a meas a dh'aithnichear a' chraobh; agus gus am bi an dearbhadh so agaibhse, na smuainichibh gu'n d'rinn sibh aithreachas. Tréigibh gach peacadh, ach gu h-àraidh am peacadh a tha gu furasda ag iathadh mu'n cuairt duibh; sguiribh o olc; fòghlumaibh math a dheanamh, a' cuimhneachadh far am bheil gràs an aithreachais ag oibreachadh, gu bheil e do ghnàth 'ga dhearbhadh fein ann an daoinibh a tharruing gu cùl a chur ri an-diadhachd agus ana-miannaibh saoghalta, agus chum an làithean a chaitheamh gu measarra, gu cothromach, agus gu stuama anns an t-saoghal. Am bu mhiann leibhse aithreachas a dheanamh? cleachdaibh na meadhona tha Dia 'na fhreasdal a' cur 'nur caramh; leughaibh focal Dé, feithibh air 'aoradh naomh, agus air uile òrduighibh an t-Soisgeil; bithibh gu tric aig cathair nan gràs, a' cuimhneachadh gur h-e aithreachas saor-thiodhlac an Spioraid Naoimh, a tha e 'gealltainn doibhsan a dh' iarras gu neo-chealgach e, le mothachadh ceart air an anmhuinneachd féin, agus ann an làn earbsadh á toillteannais Chriosd.

*Mu na Druidhibh.*

B' IAD na Druidhean rè ioma linn Sagartan agus Feallsanaich na Roinn-Eòrpa. 'Se 's ciall do'n fhocal *Druidh,* duine glic. Bha'n òigridh a bh'air an gabhail a stigh chum na dreuchd so, sa' cheud dol a mach, air an ainmeachadh *Eubages,* no na *deagh phàistean* a bha air an taghadh a mach o na teaghlaichibh a bu mheasala san dùthaich, a' mhuinntir dhiubh a nochd am barrachd spéis mu fhòghlum, agus gliocas 'nan giùlan. Mar thàinig iad so air an aghaidh bha chuid bu teòma dhiubh air an àrdachadh gu bhi 'nan *Seanachaidhean;* riutha so bha eachdraidh na dùthcha, agus sloinnteireachd gach teaghlaich 'an earbsa; agus asda so, a réir mar dhearbh siad iad féin a bhi àiridh air an urram, bha na *Bàird,* an treas ceum am measg nan *Druidh,* air an taghadh. B'e gnìomh nam Bàrd a bhi seinn cliù ghaisgeach, agus a' mosgladh an t-sluaigh gu treubhantais. B'iad an dàin toil-inntinn gach cuirme agus còmhdhalach. Bha iad so ann am meas mòr anns gach dùthaich; 's gu h-àraid ann an Gaeltachd Alba. 'S ann a mach o'n chuid a b' ainmeala do na Bàrdaibh a bha na Druidhean air an taghadh; 's o'n àireamh a b' urramaiche dhiubh so bha COIBHI, no'n t-ARD-DHRUIDH air a thaghadh. B'esan Ceann-suidhe gach cuideachd, àrd-bhreitheamh gach cùise; o' bhinn cha robh dol as: bha'n t-urram a b'àirde air a bhuileachadh air, agus an earbsa bu mhò air a chur 'na chàirdeas agus 'na cheartas. Uaithe so tha seana ghnàth-fhocal againn,

"Ge fagus clach do làr,
'S faisge na sin cobhair *Choibhi.*"

Bha ùghdarras aig na *Druidhibh* thar gach ni; os ceann laghannaibh, chleachduinnibh, fòghluim, agus

creidimh na dùthcha. Bha òigridh na tìre gu lèir air an àrach fòdhpa; b'e miann clann rìgh a bhi dhiùbh; agus bha na rìghrean féin gu mòr fo'n smachd. 'Nan làimh ghiùlain iad *slat* na druidheachd: m' am muineil bha cloch bhoillsgeil rìomhach air a suidheachadh ann an òr, gus an d 'thug iad air an t-sluagh a chreidsinn gu'n robh éifeachd agus buaidh àraidh innte. 'Nam breacain bha sèa dathan, am feadh nach robh aig na rìghribh féin ach seachd.

Rinn iad aoradh do aon Dia fo 'n ainm *Beil,* no *Beathuil,* tùs beatha gach ni; ach ge nach d' aidich iad ach aon Dia fo'n ainm sin, cha b' urrainn doibh smuaintean freagarrach àrach mu nàdur spioradail na Diadhachd. Ghabh iad, uime sin, a' ghrian mar an sàmhladh, air leo, bu riochdaile air a' Chumhachd mhòr sin a tha toirt beatha do gach ni. 'Nam beachd, b'i ghrian an cuspair a b' àillidh, agus bu ghlòrmhoire sa' chruitheachd air fad. Chreid iad, mar an ceudna, ann an droch-spiorad, nàmhuid an Tì a's àirde, ris an abradh iad an *t-Aibhisteir,* no am *fear-millidh.* Chreid iad, mar an ceudna, ann an neo-bhàsmhorachd an anama; agus gum faigheadh daoine san ath-bheatha a réir mar thoill iad san t-saoghal so. Thug iad *Flath-innis* mar ainm air an àite d'an rachadh spiorada dheagh dhaoine an déigh am bàis. Anns an àite shona so bha sàmhradh do ghnàth agus òige gun sean aois:—bha 'ghrian 'na h-àilleachd:—bha oiteag chiùin a' chéitein, agus uisgeachan fiunnar ri torman. An sin cha robh gaoth air na sléibhtibh, no neul air aghaidh nan speur. Bha ceòl binn anns gach doire, agus bha gach craobh a' lùbadh fo bhlàth. Cha chluinnte osna no caoidh an sin; ach fiamh-ghàir' air gach gnùis, agus buan-shòlas a chaoidh 'ga shealbhachadh. Calg-dhìreach an aghaidh so, bha 'n t-ionad ris an abradh iad *Ifrinn,* àite dorcha, ùdlaidh, mi-thaitneach, air nach ruig deàlradh soluis no gath gréine; far an robh gach creutair a b' oillteala agus bu sgreimheala, 's a h-uile

ni a b' urrainn an inntinn a smuainteachadh gu uamhas a dhùsgadh sa' chridhe.

Bha'n t-àit anns am b'àbhaist do na Druidhibh cruinneachadh airson aoraidh, air a chomharachadh a mach le cuairt do chlachan mòra, ris an abradh iad an *Clachan.* Tha mòran dhiubh so ri 'm faicinn feadh na rìoghachd; agus 's ann uaithe so a tha 'm focal Clachan air a ghnàthachadh gus an là 'n diugh, mar ainm air ionad-aoraidh. Ann am meadhon na cuairte, bha gu minic aon chlach mhòr a bh'aca mar altair, ris an abradh iad *Crom-leachd,* no *clach-shleuchdaidh.* Bha cuid diubh so anabarrach mòr.

Bha aig na Druidhibh an làithean féille: b' iad an dithis a b' ainmeile dhiubh so latha Bealltainn agus latha Sàmhna. Air là Bealltainn, mar tha'm focal a' ciallachadh, (Beil-teine, no teine Bhaaïl,) bha gàirdeachas mòr air a dheanamh: bha teine air a lasadh air gach cnoc a b'àirde, a chur fàilt' air teachd na gréine 'na teas agus 'na blàs, a bha aca mar shamhladh air an dia *Beil.* B'e 'n t-ath-là féill a bh'aca an t-Samhuinn, an *sàmh-theine,* no teine na *sìth.*

Bha e mar fhiachaibh air muinntir na tìre air fad air oidhche *Shamhna* gach teine a chur as gu buileach, agus teachd a dh'ionnsuidh nan Druidh a dh' iarraidh éibhle-bheothachaidh o'n teine naomh a bha air a lasadh agus air a choisrigeadh leò-san. Ma bha aon neach san dùthaich ciontach do ghnothach olc air bith sa' bhliadhna chaidh seachad, cha'n fhaigheadh e srad do'n teine naomha so, gus an tigeadh e fo mheachainn nan Druidh. Nan éireadh dha bhi co dàna, 's gu'n cuireadh e'n aghaidh so, bha e air a sgaradh a mach o bheannachd nan Druidh, binn a b' eagallaiche na'm bàs. Thòisich aoradh folluiseach nan Druidh le dol tri uairean *deis-iùil* mu'n chàrn, a' leantuinn mar so slighe na gréine, chum gu'n soirbhicheadh leo anns gach cùis: agus cha robh peanas bu chruaidhe a dh'fheudadh an

Druidh a leagadh air neach na toirt air dol *tuath-iùil* mu'n Chlachan.

Bha na Druidhean ro chàirdeil ri coigrich: dhoibh-san bha gach dorus fosgailte, agus gach aoidheachd air a thaisbeanadh. Chum na Druidhean, mar luchd-riaghlaidh na dùthcha, gach coinneamh air càrnaibh, a bha air an càramh thairis air ciontaich a dhìt iad aig am mòd, agus a chuireadh gu bàs le'n reachd. 'S ann o'n chleachdadh so a tha esan fo bhinn an lagha air 'ainmeachadh *fear fo chàrn;* agus 's ann o so tha'n guidheachan ag éiridh, *'s oil leam nach robh thu fo chàrn; b'fhèarr leam a bhi fo chàrn chlach.*

Mar dhearbhadh air a 'mheas mhòr a bh'aig daoinibh air na Druidhibh anns na h-àmaibh dorcha sin, bha iad 'am barail gu'n robh rionnag air a cur a nuas o nèamh a choinneachadh an anama aig àm am bàis: 's ann uaithe so tha 'm focal *dreug* no *drui-eug,* againn sa' Ghaelic; agus tha cuid do dhaoinibh amaideach fathast an dùil nach luaithe chì iad teine drithleannach do'n ghnè so 'na dhian-shiubhal o'n speur, na smuainicheas iad gu'n cluinn iad ann an ùine ghoirid mu bhàs duine mhòir, no chumhachdaich.

Bha na Druidhean fòghluimte ann am Feallsanachd nàduir, mu ghluasad na gréine 's na gealaiche, agus mu imeachd nan réull. Bha'n t-eòlas so ro-fheumail 's na lìnntibh sin, an uair nach robh riaghailt-stiùraidh eil' aca; 's a b'éigin doibh an gabhail a dheanamh air réull, mar tha'm focal *re-iùl,* no *ruith-iùil* a' ciallachadh. Cha'n'eil aon ni is mò a leigeas ris duinn ìnnleachd agus eòlas nan Druidh, na an dòigh anns an do ghiùlain iad, anns na h'àmaibh sin, clachan a bha co mòr 's gu'n gabhadh iad còrr agus ceud each g'an tarruing: agus bha iad air an giùlan do ionadaibh anns nach b'urrainn eich imeachd, agus air an càramh gu socrach os ceann a chéile. Bha cuid diubh so air an toirt sèa mìle-deug

air asdar, air uairibh feadh garbhlaich agus ri cas-bhruthach.

Tha daoine fiosrach 'am barail gu'n robh iad làn-eòlach air éifeachd luibhibh, leis an d' oibrich iad iomad leigheas iongantach. Ann an aon fhocal, cha robh ni sam bith air a mheas os ceann an cumhachd; ach cuid do ghnìomhara mòra agus uamhasach nàduir a chuirear amhàin as leth an Uile-chumhachdaich. Uaithe so tha 'm focal *Miorbhuil* no *Meur-Bheil* againn anns a' Ghaelic, airson aon ni a tha os ceann cumhachd cruthaichte.

'Nuair a bheachdaicheas sinn air a' chreidimh Dhruidheach, am meas gus an d' thàinig e, mar bhuadhaich e ann an ioma rioghachd o linn Noaih, gu inbh bhig, a nuas gu làithean Iuliuis Chesair; tha e 'na aobhar-iongantais cia mar thilgeadh bun-os-ceann e. Chuir e cumhachd na Ròimhe g'a dhùbhlan; rinn e fanoid, rè ioma linn, air a feachdaibh ainmeil; ach faidheòidh, thàinig solus an àigh do'n Eilean Bhreatunnach, agus thàr na Druidhean as do na cùiltibh a b' iomallaiche' 's do na h-eileanaibh a b' uaigniche. Air am fògradh as gach earrainn do Albuinn, thuinich iad mu dheireadh ann an I, cùlthaobh Mhuile, ris an abradh iad san àm sin *Eilean nan Druidh*. Dh'éirich an ùr-mhaduinn o'n àird-an-Ear air I, agus air lìonmhoireachd nan eileanaibh: shearg na Druidhean as fo ghathaibh glòrmhor Gréine na fìreantachd. Anns an àm sin thàinig Calum-Cille 'na churach le 'dhà-fhear-dheug maille ris. Thug esan am buille-bàis do chreidimh nan Druidhneach; agus las e àrd lòchran an t-Soisgeil, o'n d' fhuair dùthchannaibh, agus rìoghachdaibh solus agus eòlas, a bha roimhe so ann an dorchadas agus fo sgàil a' bháis.

## *Neo-bhàsmhorachd.*

CHUNNAIC mi 'm blàth a' seargadh air a' phreas, le 'dhuilleagaibh bòidheach sgapta air an làr. Dh' amhairc mi 'rithist: thog e 'cheann as ùr; bhrùchd a mach am maothan òg 'na bhàrr; thàinig 'fhàileadh cùbhraidh orm ann an uchd na gaoithe.

Chunnaic mi 'ghrian a' dol fodha san iar agus neòil chiar-dhubh na h-oidhche a' sgaoileadh mu'n t-saoghal: cha robh dath, no dealbh, no àilleachd, no ceòl; ach an aon duibhre dhorcha a' tuineachadh mu'n cuairt. Dh' amhairc mi; dh'éirich a' ghrian a rìs san ear ann an àilleachd a neirt, a' sgaoileadh a gathan òr-bhuidh air àirde nam beann: á 'neadan còinnich dh' éirich an riabhag a chur fàilte oirre; agus theich an oidhche 'na ciar-imeachd air falbh. Chunnaic mi 'n durrag air teachd gu làn mheudachd: dh' fhàs i fann; dhiùlt i lòn; shniomh i uaigh dh' i féin, agus chunnaic mi i air a righe 'na léine-bhàis shìoda; luidh i gun chosan, no dealbh, no lùth, no comas gluasaid.—Dh' amhairc mi rìs: bhris i cuibhreach a' bhàis; thàinig i beò as ùr; air a sgiathaibh dearg-bhreac àillidh ghabh i mach air blàs chéitein na gaoithe; rinn i gàirdeachas 'na h-ùr-bheatha.

'S amhuil so a thachras dhuitse, O dhuine!—mar so ath-ùraichear do bheatha-sa. Cinnidh àilleachd as an ùir, agus beatha as an duslach. Tamull beag, agus luidhidh tu fo'n fhòid, mar luidheas an sìol san fhonn; ach togar thu 'na dhéigh so, agus a chaoidh cha bhàsaich thu.

Cò esan a tha teachd a bhristeadh cuibhreach na h-uaighe, a dhùsgadh nam marbh, agus a chruinneachadh a mhuinntir shaorta féin o cheithir àirdibh an domhain? Tha e 'tùirling air neul lasarrach; tha fuaim na gall-truimp a' dol roimhe; tha mìlte do ainglibh air a dheas làimh.—'S e Iosa mac Dhé a t'ann, Fear-saoraidh a' chinne-dhaonna; caraid nan

ionracan. Tha e 'teachd ann an glòir 'Athar; fhuair e cumhachd o 'n àirde.

A mhic na neo-bhàsmhorachd, na bi fo bhròn! oir tha am milltear, am milltear an-iochdmhor a thug sgrios air oibribh Dhé, air a cheannsachadh. Thug Iosa buaidh air a' bhàs. A mhic na neo-bhàsmhorachd! na bi ni 's faide fo bhròn!

---

## *Tigh Dhé.*

Bu bhòidheach réidh an fhaiche air an robh 'n tigh-aoraidh so air a shuidheachadh; àite sàmhach grianach ann an uchd beinne, air a chuairteachadh le craobhaibh àrda, air bruaich aibhne a bha siubhal seachad gu séimh sàmhach. Bha e uile gu léir 'na àite co tìreil uaigneach 's a b' urrainnear fhaicinn. Bha ioma slighe a'treòrachadh chum na h-eaglais so, agus cha'n'eil e furasd' a ràdh cò dhiubh bu taitniche. Bha aon slighe a' dìreadh o thaobh na fairge, 'na lùbaibh bòidheach troimh choillidh òig, a bha fàs gu dosrach nàdurra air na bruachaibh grianach sin. Bha slighe eile ag iathadh mu ghuala na beinne, 's a' téarnadh a dh'ionnsuidh na h-aibhne troimh chluanaibh lusrach feurach, air an robh treudan lìonmhor do chaoraich ag ionaltradh, le'n uain bheaga gheala a' mireag mu'n cuairt doibh. Bha, mar an ceudna, ioma ceum-monaidh agus frith-rathad aimhleathan tre'n fhraoch, fo dhubhar a' bheithe agus a' bharraich, a' treòrachadh chum an àite cheudna.—B'àbhaist domh air uairibh suidhe air uchd tuim a bha dlùth do'n eaglais, o'n robh agam sàr-bheachd air mo choimhthional 'nuair bha iad a' cruinneachadh o gach taobh a dh'ionnsuidh tighe an Tighearn air a latha naomh. Bha cuid diubh fad' ann am shealladh;—agus is iomad smuaintean àghmhor teas-chridheach a dhùisgeadh ann am inntinn, mar a chithinn iad a 'teachd air an

aghart, agus a' dlùthachadh, uidh air 'n-uidh, gu tigh na h-ùrnuigh.—Aon là 'nuair shuidh mi san àite sin, tamull beag mun do thòisich an t-aoradh, smuainich mi air an dealas àrd a dh' fhiosraich Righ Daibhidh 'nuair a ghlaodh e' "Bha aoibhneas orm an uair a thubhairt iad, do thigh an Tighearna théid sinn. Seasaidh ar cosan an taobh a stigh do d' gheataibh, O! Ierusaleim. Tha Ierusalem air a' togail mar chaithir a tha air a coimh-cheangal ri chéile; d'an téid na treubhan suas, treubhan an Tighearna, gu teisteas Israeil, a thoirt buidheachais do ainm an Tighearn." Smuainich mi air a liugha beannachd prìseil a tha fuaighte ri mòr cho'-chruinneachadh an t-sluaigh airson aoraidh follaiseach. Cia lìonmhor anam neo-bhàsmhor a tha air a' cheart àm so a' cruinneachadh airson na h-aon obair mhòr agus chudthromaich, gu ùrnuigh agus moladh,—a dh' éisdeachd focail Dé,—chum bhi air ar beathachadh le aran na beatha! Tha iad a' fàgail an àiteachacòmhnuidh fa leth, agus ann an ùine ghèarr bithidh iad uile cruinn ann an tigh an Tighearna. Cia àillidh an soilleireachadh tha againn ann an so air an tairbhe àghmhor a tha fuaighte ri guth an deagh bhuachaille, a' gairm a chuid caorach féin o gach cearna do 'n fhàsach! Mar tha'n t-slighe ud shìos, na cluaintean ud thall, agus na monaidhean ud shuas a' giùlan dhaoine, mhnathan, agus cloinne o iomad cearna, 's iad a' tarruing ni 's dlùithe air a chéile, 's air cionfàth an turuis; mar sin thig mòran o'n àird-an-ear, agus o 'n àird-an-iar, o'n àirde-tuath agus deas, agus suidhidh iad sìos ann an rìoghachd an Athar. Cò is urrainn an leithid so do àmannaibh prìseil a mheas mar bu chòir?—amannaibh air an cur seachad ann am fòghlum slighe a ghàirdeachais naoimh, agus ceumaibh beannaichte na sìth,—àmannaibh air an coisrigeadh do Dhia agus do leas anamaibh, a'toirt rabhaidh do'n pheacach teicheadh o'n fheirg a ta chum teachd, a' teagasg do'n aineolach cionnas a chaitheas

e a bheatha, agus mar is còir dha bàsachadh; a' searmonachadh an t-Soisgeil do na bochdaibh, a' slànachadh a' chridhe bhriste, a' searmonachadh saorsa do na braighdibh, agus sealladh nan sùl do na doill. —"Is beannaicht' iadsan a thuigeas an fhuaim aoibhneach, imichidh iad, O Thighearn! ann an solus do ghnùise, ann ad ainm-sa ni iad gàirdeachas rè an là, agus ann ad fhìreantachd bithidh iad air an àrdachadh." So na smuaintean a dhùisg air uairibh a'm' inntinn le mòr-chumhachd, 'nuair a chunnaic mi 'n sluagh ceudna cruinn ann an tigh Dhé, air an robh mi 'beachdachadh le m' ùrnuigh as an leth gu nèamh, 'nuair bha iad o chionn ghoirid a' tarruing air an aghaidh g'a ionnsuidh.—An so, smuainich mi, tha 'm bochd 's am beartach a' coinneachadh, agus ag aideachadh le chéile, 'nuair tha iad cruinn, gur e an t-aon Dia a chruthaich iad uile; gu bheil iad uile teachd suas air an aon chàirdeas, agus gur h-e'n t-aon Dia a tha freasdal d'an uireasbhuidh aimsireil agus spioradail fa leth,—agus air a' mhodh cheudna coinnichidh iad fhathast san uaigh, àite-còmhnuidh an àird agus an ìosail,—agus aon uair eile, aig cathair-bhreitheanais Chriosd, coinnichidh an t-iomlan a chéile, chum faotainn o Dhia a réir 's mar rinn iad anns a 'cholainn, co dhiùbh bha e math no olc.—Nach dlù-cheangailte ri chéile ann an eachdraidh mhic an duine, na tri còmhailean mòra coitchionn so, an tigh-aoraidh, tigh cumhang dorcha a' bhàis, agus an tigh nach do thogadh le làmhaibh, sìorruidh anns na nèamhaibh?—Na dealaicheamaid iad o chéile 'n ar smuaintibh, ach coimhideamaid iad ann an ceangal naomh agus tarbhach ann an uaigneas ar cridheachaibh! Mar sin bithidh ar coimhthionail-aoraidh air talamh 'nan co-shamhladh air làn choimhthional coitchionn agus eaglais nan ceud-ghin, a tha sgrìobhta ann an nèamh.

## *Laoidh na Sàbaid.*

A Dhé! 'se so an sealladh ait,
Coimhthional mòr ag aoradh dhuit!
A' seinn do chliù, 's ri ùrnuigh naomh;
'Foghlum na slighe tha triall gu nèamh;
Bha mi san làthair, 's bitheam fòs:
Tha e mar fhlaitheas beag a bhos.
Le sùgradh faoin no feala-dhà
Cha dearmad mi gu bràth do là.
O sgrìobh, a Dhé, air clàr mo mheò'ir
Naomh-bhriathra prìseil glan do bheòil;
'S do d' lagh bheir mise 'm barrachd fiamh
A's gràdh dhuit féin na thug mi riamh.

---

## *Mu'n Ghréin.*

THA a' ghrian do'n t-saoghal nàdurra, mar a ta spiorad na beatha do mhac an duine. 'Se a teas a ta toirt fàis do luibhibh na machrach; agus an uair a sgaoileas i caomhalachd na glòir-mhaidne mu'n cuairt di, bithidh gach creutair sùnndach le a làthaireachd,—suilbhir agus aighearach le a tìodhlacaibh. Le a teas éiridh mìltean do chuileagan sgiathach gu beatha. Clisgidh na h-eòin o'n codal, agus dòirtidh iad a mach an ceileirean ceòlmhor ann an co'-sheirm chiùil 'nuair a mhothaicheas iad a blàthas. Le mèilich bheir na treuda buidheachas air son teachd na maidne ciùine, agus ìnnsidh am buar le'n àrd-gheumnaich an taingealachd. Aithrisidh na gleanntan an ceòl ceudna, agus freagraidh na cnuic do'n fhonn. Bheir teas na gréine air gach luibh tha air aghaidh na talmhainn fàs gu h-ùrar agus gorm;—còmhdaichidh e na craobhan le duilleach,—a' mhachair le arbhar agus meas,—na sléibhtean le buar agus

treudaibh, agus cridhe an duine le gàirdeachas agus taingealachd.

A réir cùnntais nam feallsanach no nan daoinibh fòghluimte, tha a' ghrian deich ceud mìle uair ni's mò na 'n talamh, agus ceithir fichead 'sa deich muilliona do mhìltean air astar uaithe. Tha a' ghrian a' tionndadh mu'n cuairt d'a roth féin aon uair sa' bhliadhna, a' siubhal o dheas gu tuath, agus air a h-ais a rithist. 'Nuair tha i fada gu deas tha an là goirid, agus an aimsir fuar againn san eilean so; ach an uair tha i pilltinn gu tuath tha 'n là a' fàs fada, agus tha blàthas an t-sàmhraidh ag ath-ùrachadh gach luibh mhaoth a shearg, agus gach craobh a lòm gaoth reòta a' gheamhraidh. Smuainichidh sluagh neo-fhòghluimte gu bheil a' ghrian ag éiridh san àird-an-ear agus a' dol fodha san àird-an-iar, do bhrìgh nach 'eil iad a' tuigsinn gu bheil an talamh a' tionndadh mu'n cuairt, no a' cur car dheth air a roth aon uair 's na ceithir uaire-fichead; agus le so, a' nochdadh na gréine do shùilibh an duine mar gum biodh i ag éiridh, san àird-an-ear, agus a' luidhe 'san àird-an-iar gach uair a ta an talamh a' cur cuir dheth air an dòigh so.

Tha cuid do na reultaibh a tha sgeadachadh aghaidh nèimh le sgèimh ghrinn, mòran ni's mò na an saoghal so; agus tha daoine foghluimte 'am barail gu bheil iad uile air an àiteachadh le creutairibh tuigseach cosmhuil ruinn féin. Comharaichidh am feallsanach, le inneal-seallaidh, beanntan agus uisgeachan air aghaidh na gréine agus na gealaiche :—chì e air uairibh cuid do na h-àrd-bheanntan a' brùchdadh a mach teine agus luaithre amhuil a ni beinn Etna ann an Sicili; agus cha'n'eil e eu-cosmhuil gum feud na h-inneala-seallaidh a bhi air an leasachadh co mòr, agus gu'n comharaich iad fathast an sluagh gun àireamh tha 'g àiteachadh gach mìle saoghal a ta mu'n cuairt duinn.

Tha oibre Dhé ro-lìonmhor agus iongantach. Cha'n urrainn do chreutair cruthaichte an tuigsinn

no an àireamh. Tha an cùnntas os ceann gach ni air an urrainn da smuaineachadh; agus tha an gliocas a dhealbh, agus an cumhachd a ta 'gan cumail suas, an-àrd os ceann eòlais chloinn nan daoinibh. 'Nuair a dh'-amhairc Daibhidh air oibribh iongantach agus glòrmhor an Tighearna, thubhairt e, "Cuiridh na nèamha an céill glòir Dhé, agus nochdaidh na speuran gnìomh a làmh. Tha là a' deanamh sgéil do là, agus oidhche a' foillseachadh eòlais a dh' oidhche. Cha'n'eil cainnt, cha'n'eil briathran anns nach cluinnear an guth. Air feadh na talmhainn uile chaidh am fuaim a mach, agus am focail gu iomall an domhain. Do'n ghréin chuir e pàilliun annta; agus tha i mar fhear nuadh-pòsda a' teachd a mach á 'sheòmar: ni i gàirdeachas mar ghaisgeach a' ruith a shlighe. Tha a dol a mach o chrìch nan speur, agus a cuairt gu ruig an crìochaibh; agus cha'n'eil ni air bith a dh'fholaichear o a teas."

---

## *Eirigh na Gréine.*

CHA'N'EIL aon sealladh eile air aghaidh an t-saoghail gu léir a's àillidh na éirigh na gréine! Tha briseadh na h-òg-mhaidne a' leigeil ris duinn cruthachadh ùr. Thug dorchadas na h-oidhche air falbh o'n t-sealladh an talamh a bhos agus na speuran shuas; ach air pilleadh na maidne tha sinn a' léirsinn nàduir gu léir mar gum biodh e air 'ath-nuadhachadh le sgèimh dhreachmhor. Ann an camhanaich na maidne tha neul liath-ghorm nan spéur ag atharrachadh. Chìthear rugha fann a' dùsgadh san aird-an-ear. Tha na reultan a' teicheadh as an t-sealladh, 's a' folach an cinn. Tha àilleachd òr-bhuidh a' dìreadh nan speur uidh air 'n-uidh, a' toirt rabhaidh gu bheil a 'ghrian a' teachd. Chìthear an saoghal a' teachd a rìs san fhradharc 'na làn-mhaise. Tha na neòil shuas a

gabhail dath an òir a's deirge dreach. Tha na beanntaidh mòra a' togail an cinn le aoibhneas. Tha 'choille 'g èiridh gu dosrach ùrar. Tha na machraichean féin, fo'n drùchd ghorm a tha air gach feòirnein maoth, a' deàlradh le soillse àghmhor. Ceum air cheum mar tha'n solus a' meudachadh, tha'n sealladh a' cinntinn ni's maisiche, gus faidheòidh o shoillse gu soillse, am bheil an aon chuspair is glòrmhoire r'a fhaicinn, *éirigh na gréine.* Tha'n solus a' meudachadh, gnùis fhlathail na gréine a' teachd am fradharc. Dh'éirich i nis air chùl nam beann 'na làn-mhaise. Suas ghabh i air siubhal an àigh ann an glòir co deàlrach, agus solus co boillsgeil, 's nach'eil e'n comas sùil chruthaichte beachdachadh oirre.

Nan tigeadh an sealladh so air neach o mhullach beinne gun fhaicinn riamh roimhe gus a sin, ciod a smuainicheadh e, agus ciod a dheanadh e? Gun teagamh air bith thilgeadh se e féin sìos ann an ùmhlachd iriosal, làn do urram agus do iongantas naomha, a' tairgse molaidh do'n Dia mhòr, cruith-fhear na gréine. Cha'n fheudadh e gun éigheach a mach, O thusa, a Dhé ghlòrmhor! Ann an àilleachd na h-ùr-mhaidne, tha mise 'g aideachadh do chumhachd, do ghliocais, agus do mhòralachd. Maille ris an riabhaig a dhìrich an diugh gu àirde nan speur, a chur fàilt' air an là, tha mise togradh a' d'ionnsuidh. Tha gàirdeachas an t-saoghail mu'm thimchioll, agus gach beò-chreutair a ta air 'uachdar 'gam aomadh gu m'anam a thogail a' d' ionnsuidh le deòthas naomha. Tha'n cruthachadh gu léir, air an àm so, 'ga d' mholadh; agus an e gum bi mise 'm thosd? Tabhair, O m'anam! cliù do Dhia. Ruigeadh laoidhean mo chliù na nèamha àrd far am bheil thusa a chòmhnuidh, a tha 'g àithneadh do'n ghréin éiridh, agus a tha le d' làimh 'ga stiùradh 'na h-astar àrd.

## *Dàn do'n Ghréin.*

A GHRIAN na h-òg-mhaidne! ag éiridh
Air sléibhtibh soir le d' chiabhan òr-bhuidh;
'S ait ceuma do theachd air an aonach,
'S gach caochan sa' ghleann ri gàire.
Tha croinn uaine ro' dhrùchd nam fras,
Ag éiridh gu bras a' d' chòmhdhail,
Is filidh bhinn nan coillte fàs
A' cur fàilt ort gu moch le 'n òran.
Ach c'àit am bheil ciar-imeachd na h-oidhche
(Ro' d' ghnùis) air sgiathaibh an fhìrein?
C'àit am bheil aig duibhre a còmhnuidh,
'S uamh chòsach nan reulta soillse?
Tràth leanas tu 'n ceuma gu luath,
Mar shealgair 'gan ruagadh san speur;
Thusa dìre' nan aonach àrd,
'S iadsan air faoin-bheanntaibh fàs a' leum.
'S aoibhinn do shiubhal, a sholuis àigh,
A sgaoileas le d' dheàrsadh, gach doinionn;
'S is maiseach do chleachdan òir
A' snàmh siar 's do dhòigh ri pilleadh.
Le seachran an dall-cheò na h-oidhche,
Cha ghlacar thu 'chaoidh ann ad chùrsa;
'S doinionn nan cuanta gàbhaidh
Cha séid gu bràth as t' iùl thu.
Le gairm na ciùin-mhaidne bidh t' éirigh,
'S do ghnùis fhaoilidh a' dùsgadh gean,
A' fògradh na h-oidhch' o gach àit,
Ach sùil a' bhàird nach faic do sholus.
Ach amhuil so, aos-liath, lag,
Bidh tusa fathasd a' d' aonar:
Do shiubhal 's na speuraibh mall,
'S tu dall mar mis' air an aonach.
Doilleir mar ghealach nan tràth
Bidh t'-ànradh 's tu siubhal nan speur;
Caismeachd na maidne cha chluinn thu,

Mar na suinn gun luadh ri éirigh.
An sealgair seallaidh o'n raon;
Ach cha 'n fhaic e t'aogas a' tighinn;
Brùchdaidh a dheòir 's e pille' fo smalan;
"A mhadaidh mo ghràidh! thréig a' ghrian sinn."
—Bidh aoibhneas an sin air soluis na h-oidhche,
Tràth bhios mac na soills' mar Thrathuil.

---

### *Mu fharsuingeachd Cruthachaidh Dhé.*

CHA'N'EIL ni air talamh a bhos, no air aghaidh nan speuraibh shuas, o nach feud duine gliocas fhòghlum, agus eòlas a ghabhail air cumhachd agus glòir an Ti àrd agus naomh a chruthaich iad gu léir. Tha uile oibre a làmh a' taisbeanadh a bhuaidhean àrda, ann an cainnt a tha soirbh r'a thuigsinn leò-san a tha 'gan toirt fainear gu ceart. Tha na speuran, gu h-àraidh a' ghrian, a' ghealach, agus lìonmhorachd nan rionnag agus nan reull, a' seinn a chliù. Tha na néamhan, a deir an Salmadair, a' foillseachadh do ghlòire, tha na speuran a' nochdadh gnìomh do làmh. Cha'n'eil e comasach do'n duine 's aineolaiche, agus is neo-fhòghluimte, beachdachadh air aghaidh na h-iarmailte, ann an oidhche shoilleir gheamhraidh, gun bhi air a dhùsgadh gu smuaintibh, agus gu fheòraich dheth féin, Cò'n làmh a chruthaich na tha mi san àm so a' léirsinn? Cò chroch na lòchrain àrd os mo cheann? Cò tha toirt doibh an uile àilleachd agus dhreach? Co is fear-iùil doibh, a' treòrachadh an ceuma àrd? So ceistean a dhùisgeas gu nàdurra ann an cridhe gach aoin aig am bheil tùr no toinisg nàduir, as eugmhais sgoileireachd no fòghluim. Ach mar is eòlaiche tha daoine air reultaibh nan speur, agus air gach ni a fhuaradh a mach mu'n timchioll anns an linn ionnsuichte so, 's ann, gun teagamh, is dùgh dhoibh am barrachd moth-

achaidh a bhi aca air gliocas agus cumhachd an Ti sin a chruthaich gach solus nèamhuidh, agus a tha a' freasdal doibh fa leth. Tha fios cinnteach againn a nis gur gann a tha aon reull san iarmailt uile co beag ris an t-saoghal so air am bheil ar còmhnuidh. Tha e air a dheanamh a mach gu beachdaidh, gu bheil na mìltean diubh gu mòr ni 's mò. Trìd nan gloineachan ìnnleachdach a tha nis aig na speuradairibh, tha nithe ùr agus iongantach air am faotainn a mach o bhliadhna gu bliadhna mu thimchioll nan reull. Tha cumhachd nan gloineachan sin air a mheudachadh o àm gu h-àm, agus mar tha'n cumhachd so a' meudachadh, tha iongantais ùra air an leigeil ris, air chor 's gur duilich a ràdh c'àit an stad an t-eòlas a tha daoine 'faotainn, ma théid iad air an aghaidh rè mìle bliadhna gu teachd, mar chaidh iad ann an ceithir fichead bliadhna do na chaidh seachad.

Ge nach biodh eòlas againn air a bheag do na reultaibh, ach na tha ann an càirdeas ris an t-saoghal so, agus a tha dol mu'n cuairt air an aona ghréin ruinn féin, bheireadh eadhon so dhuinn beachd àrd air mòralachd agus farsuingeachd rìoghachd an Uile-chumhachdaich. Tha cuid do na reultaibh so féin naoi ceud uairean ni 's mò na 'n saoghal so; agus tha a h-aon diubh, nach 'eil 'nar beachd-ne ach mar rionnaig bhig ruiteich, os ceann ceithir-cheud-deug uair ni's mò na'n saoghal. Ach tha a' ghrian againne, agus gach reull a tha'gluasad maille ruinne mu'n cuairt dhi, gun ach astar beag uainn, ann an coimeas ris an astar do-thuigsinn, tha eadar sinne agus na reultaibh eile. Tha uidh eadar sinne agus na reulta suidhichte, a tha'n taobh a muigh do chumhachd na gréine againne, a ghabhadh am peileir a's luaithe a thàinig riamh a mach á beul gunna-mhòir, deich ceud mìle bliadhna g'a shiubhal. Tha daoine fòghluimte am barail, gur grian dhealrach a tha anns gach aon do na reultaibh suidhichte sin, le'n saoghalaibh féin a' gluasad mu'n cuairt doibh, a' tarruing an soluis, agus am blàthais

uapa. Feudar mu mhìle dhiubh so fhaicinn leis an t-sùil luim ann an oidhche shoilleir gheamhraidh; ach le ìnnleachd ghloineachan chìthear ceithir fichead mìle a bharrachd air na's urrainn an t-sùil a thogail. Tha'n speuradair ainmeil sin, Herschel, ag ìnnseadh dhuinn, ann an àite air an do shocraich e a ghloine, gu'n robh sèa ceud reul aige san amharc còmhla, agus gun atharrachadh as an àite sin, gu'n deachaidh, ann an cairteal na h-uaire, cùig ceud mìle reull seachad air. Agus an déigh so uile, is làn-chinnteach sinn nach 'eil an àireamh a's mò air am feud ìnnleachd dhaoine ruigheachd, ann an coimeas ris na tha fad' as an t-sealladh, ach mar bhraon drùchd air bhàrr cuiseige, ann an coimeas ris gach braon uisge ann an cuantaibh mìle saoghal. Tha farsuingeachd gun chrìoch, gun tomhas, ann an oibribh Dhé, nach h-urrainn do inntinn chruthaichte a thuigsinn; agus tha'n fharsuingeachd so, agus gach saoghal a tha air 'fheadh, agus gach ni anns gach saoghal fa leth, làn do mhaitheas an aoin Dé a chruthaich agus a dhealbh iad air fad. agus an ann-dànachd dhuinn a ràdh gu bheil na h-uidheachan mòra sin air an àiteachadh le sluagh, mar tha'n saoghal so? gu bheil carthannachd, dàimh, agus coimhearsnachd air an tuigsinn 's na h-ionadaibh sin; gu bheil moladh air a thogail suas do Dhia; gu bheil a theampuill agus 'iobairtean aige, anns am bheil saoibhreas a bhuaidhean àrda air an sàr-thuigsinn le luchd-aoraidh diadhaidh agus geur-chùiseach. Tha thusa, O Dhé! a' lìonadh sìorruidheachd. Is mòr thusa, a Thighearna, agus is mòr do chumhachd; cò is urrainn t'àrd cheuma a lorgachadh? Cha d' fhuair sinne cainnt no coimeas chum meud oibre Dhé a chur an céill. Ann an smuaineachadh air a so, 'si cainnt an Sgriobtuir is fearr a fhreagras duinn. Is leatsa, O Thighearn! an cumhachd, a' ghlòir, agus a' mhòralachd; oir is leatsa gach ni air nèamh agus air talamh. Cò dh'fheudar

a choimeas riut, O Thighearna? cha'n'eil oibre ann cosmhuil ri t'oibhribh-sa.

---

*Fàilte do mhnaoi òig le 'ceud bhréid.*

MILE fàilte dhuit le d' bhréid!
Fad an ré gu'n robh thu slàn;
Mòran làithean dhuit a's sìth,
Le d' mhaitheas a's le d' nì bhi fàs.

A chulaidh-chéille-sa chaidh suas,
'S tric a tharruing buaidh air mnaoi;
Bi-sa gu subhailceach ciallach,
O thionnsgainn thu féin san treubh.

An tùs do chomh ruith 's tu òg,
An tùs gach lò iarr Rìgh nan dùl;
Cha'n eagal nach dean e gu ceart,
Gach dearbh-bheachd a bhios a'd' rùn.

Bi-sa fialaidh, ach bi glic;
Bi misneachail, ach bi stòld';
Na bi bruidhneach, 's na bi balbh,
Na bi mear, no marbh 's tu òg.

Bi gléidhteach air do dheagh rùn,
Ach na bi dùinte, 's na bi fuar;
Na labhair air neach gu h-olc,
S ged labhrar ort, na taisbein fuath.

Na bi gearanach fo chrois,
Falbh socrach le cupan làn:
A chaoidh do'n olc na tabhair speis;
A's le d' bhréid ort mìle fàilt'!

## *Mu na Laplannaich.*

THA'N dùthaich sa 'm bheil iad so a chòmhnuidh, fo shneachd agus reothadh an earrann a's mò do'n bhliadhna, agus cha'n fheudar a ràdh gu bheil iad as an eugmhais fad an t-samhraidh. Rè sèa mìosan do'n bhliadhna, cha'n'eil a' ghrian r'a faicinn, agus cha'n'eil a bheag r'a chluinntinn ach fuaim no doininn, agus donnalaich nam madruidh-alluidh 'an tòir air an cobhartach. Tha gach ni air aghaidh na tìre ann an coslas marbhantachd, gun lus, gun duilleach, gun bhlàth r'a fhaicinn. Tha'n àireamh a's pailte do luchd-àiteachaidh na dùthcha so a' gabhail còmhnuidh fo thalamh, agus anns an t-samhradh ann am bùthaibh a dh' atharraicheas iad o àite gu h-àite. Tha taobh a stigh an aitreibh air a chuairteachadh le béin nam fiadh-bheathach a tha iad a' marbhadh air son lòin, agus na h-ùrlair air am bheil iad a' luidhe air an còmhdachadh leis an ni cheudna. Ach na smuainicheamaid gu bheil an sluagh so neo-shona, agus mithoilichte. Tha e fior, gu dearbh, gu bheil an Laplannach ag imeachd gu docrach tre gharbhlach reasgach na dùthcha sin, buailteach a ghnàth do ghaillinn agus do fhuachd; ach tha a chorp cruadalach comasach air giùlan leis gach allaban. Tha'n Laplannach bochd air aon dòigh truagh, ach nach mòr am beannachadh dha nach 'eil e mothachail air uireasbhuidh nach feud e dheanamh suas. Tha solus na gréine rè ioma mìos a dh' easbhuidh air, ach tha a' ghealach agus na fir-chlise a' soilleireachadh na h-iarmailt; agus cha'n urrainear smuaineachadh air aon ni a's àillidh na lannair nam fear-clis sin a' dol troimh 'n gluasad siùbhlach, aighearach, le mire-chatha air aghaidh nan speur. Ma tha 'm fonn neo-thorach, tha tachdar mara aca 'n làn phailteas. Tha 'm fàsaichean làn do fhiadh-bheathaichibh, agus thugadh innleachd agus teòmachd dhoibh chum an glac-

adh. Tha mòran fhiadh aca, agus tha iad càlda feumail doibh, mar chì sinn 'an déigh so. Mar so chì sinn gu bheil aig gach tìr a h-aobhair-shòlais féin, agus aig gach sluagh dearbhadh air maitheas Dhé. Nam bitheadh aig na daoinibh bochda sin am barrachd fiosrachaidh mu Dhia, agus mu na teagasgaibh sòlasach a tha air am foillseachadh dhuinne anns an t-Soisgeul, maille ris an t-suidheachadh-inntinn sin a tha iad a' sealbhachadh, cha ruigear a leas fheòraich ciod tuillidh bhiodh a dh' easbhuidh orra g'an deanamh sona.

---

## *Mu Fhiadh nan Laplannach.*

THA'M fiadh so 'na ghnàsair 'an dùthchannaibh fuara na h-airde-tuath, far an d'òrduich Freasdal glic agus fiùghantach iad, chum goireas agus beò-shlainte muinntir na tìre, a mhothaicheadh ro-chruaidh teachd beò as an eugmhais. Aig na Laplannaich cha'n'eil each, mart, no caora; cha fhreagradh iad sin san dùthaich: ach tha'm fiadh so a' seasamh dhoibh an àit an eich, le'n tarruing air sligheachaibh air am b' eū-comasach do dh'eachaibh imeachd: tha e' deanamh dhoibh an àite cruidh le bainne bhuileachadh orra; agus na caorach, le 'bhian molach blàth. Tha'n sitheann 'na lòn fallain doibh: tha na féithean a' deanamh dhoibh an àite snàth; agus is gann a tha aon ni a bhuineas do'n ainmhidh so nach 'eil a' cofhreagradh d'am feumalachd. Tha 'm fiadh so air oileanachadh 'an àm 'òige ri tarruing ann an càrnslaoid, inneal-iomchair san dùthaich sin a tha rofheumail 'an àm dùbhlachd. Tha 'n neach a shuidheas sa' ghnè charbaid so, a' stiùradh an fhéidh le sréin ceangailte r'a chròic, agus 'ga chur air aghaidh le bior-greasaidh. Mar so giùlainear na Laplannaich deich mìle fichead san là, gun ana-cothrom

sam bith. Tha 'm fiadh so mu cheithir troighean gu leth air àirde: tha e ionann ann an dath, agus ann an cumadh ris an fhiadh a tha sa' Ghàidhealtachd; ach gu bheil an ladhar anabarrach mòr. 'Se biadh an fhéidh so seòrsa do chnotal no do liath-sgrath a tha 'fàs air leacaibh na dùthcha sin.

---

## *Mu Chràbhadh Teaghlaich.*

B'FHURASDA leigeil ris gu bheil cràbhadh teaghlaich 'na dhleasnas air a sparradh òirnn, eadhon le solus nàduir. Ma tha e dligheach do gach aon aoradh a dheanamh do'n Dia mhòr uile-ghlòrmhor a chùm agus a chruthaich e, tha e dligheach mar an ceudna air gach teaghlach. Ma chruthaicheadh gach pearsa san teaghlach, le Dia, agus ma tha an teaghlach uile 'gan àrach airson sìorruidheachd, is cubhaidh an ni gu'n aidicheadh an teaghlach Dia, agus gu'n deanadh iad aoradh dha. Bu 'choir do gach teaghlach a bhi mar sheòmar-altrumais airson nèimh, agus an sin cha'n urradh dhoibh a bhi as eugmhais aoraidh do Dhia. Tha aoradh teaghlaich 'na dhleasnas mòr, agus tha e 'na shochair mhòr mar an ceudna. Cia glòrmhor an t-sochair co'-chomunn spioradail a chumail suas ri nèamh 'nar teaghlaichibh! ar tighean a bhi mar theampuill do'n Ti àrd agus uasal, nach urrainn nèamh, eadhon nèamh nan nèamh a chumail; ar n-uireasbhuidh teaghlaich a chàramh m'a choinneamh ann an deagh dhòchas; ar taingealachd a dhòrtadh a mach 'na làthair; a bhi 'labhairt agus a' conaltradh uime-san do'm bheil ainglibh agus àrd-ainglibh a' seinn molaidh agus cliù air an clarsaichibh òir, le laoidhibh àrda. Ciod an t-sochair a's àirde na so? Ma tha 'n t-Uile-chumhachdach a' ceadachadh sochair co mòr agus co prìseil duinn, an e gu'n diùlt sinn gu neo-thaingeil feum a dheanamh

dheth? Nam biodh Dia air a' chothrom so a thoirt do theaghlaichibh eile, ach air a dhiùltadh dhuitse agus do d' theaghlach, cia mar a bhitheadh tu a' gearan agus a' monmhur! Nam biodh e air a ràdh, Ceadaicheam do gach teaghlach eile aoradh a dheanamh dhomh moch agus anmoch agus air gach tràth, ach 's i so sochair nach toir mi dhuitse; cha ghabh mi aoradh uaitse; na toir iomradh air an Tighearna Dia ann ad theaghlach. Nach b' oillteil an toirmeasg so nam biodh e a mach ann ad aghaidh! Cha do chuir Dia bacadh no casg co eagalach ort—agus an e gu'n dean thu e le d' thoil féin? An diùlt thu féin an t-sochair sin do d' theaghlach a chuireadh eagal agus uamhas air t'anam nam biodh Dia air a dhiùltadh? Bha aoradh-teaghlaich am measg nan Cinneach—bha an diathan bréige aca, an diathan teaghlaich; b' iad so na diathan a ghoid Rachel o Laban, mar leughas sibh Gin. xxxi. 34. Gun teagamh air bith b' iodhoil bhreugach a bh' annta; gidheadh tha so a' leigeil ris duinn gu'n robh cràbhadh agus aoradh-teaghlaich air a chleachdadh leò. Bha Abraham, ann an ceud linntibh an t-saoghail 'na shamhladh urramaichte air a' chleachdadh naomh so; agus chìtear an onoir a chàireadh air le Dia 'na lorg so, Gin. xviii. 17, 18: "An ceil mi air Abraham an ni sin a ta mi gus a dheanamh; agus gum fàs Abraham gu cinnteach 'na chinneach mòr agus cumhachdach, agus gum beannaichear annsan uile chinnich na talmhainn? Oir is aithne dhomh e, gu'n toir e àithne d'a chloinn, agus d'a theaghlach 'na dhéigh, agus gleidhidh iadsan slighe an Tighearn, a' deanamh ceartais agus breitheanais; chum as gu'n toir an Tighearn air Abraham an ni sin a labhair e m'a thimchioll." Lean Isaac agus Iacob an cleachdadh ceudna ge b'e àite 'n deachaidh iad; ge b'e àite 's na stad iad a chur seachad na h-oidhche, thog iad altair do Dhia. Tha sinn a' leughadh mu Iob gu'n robh e co mothachail mu aoradh teaghlaich 's gu'n

d'éirich e moch sa' mhaduinn a thairgseadh aoraidh do Dhia—cha 'n ann air àmannaibh àraid, ach, "Mar so rinn Iob gach là." Iob i. 5. An duine cràbhach diadhaidh sin, Righ Daibhidh, an déigh dha an là a chaitheamh a' giùlan na h-àirc air a h-ais, "phill e a bheannachadh a theaghlaich." 2 Sam. vi. 20. Agus Daniel, cha deanadh esan dearmad air an dleasnas so ged a bhagair iad a chur gu bàs air a shon.

Bu diomhain ùine chosg chum a dhearbhadh gu'n robh an ni ceudna air a chleachdadh fo'n Tiomnadh Nuadh. B'ann do na daoine cràbhach, diadhaidh bha seasmhach sa' chleachdadh mhaith so, *Cornelius*, air am bheil iomradh againn ann an leabhar Gnìomhara nan Abstol x. 2, duine cràbhach air an robh eagal Dé maille r'a thigh uile. 'Nuair chuireadh teachdaire o nèamh far an robh e ag àithneadh dha dol do'n àite 'n robh Peadar, tha e air 'innseadh dhuinn gu'n d' fhuaradh e ag ùrnuigh 'na thigh—'se sin r'a ràdh, maille r'a theaghlach. 'S iomad earail tha againn anns na Sgriobtuiribh mu aoradh teaghlaich. Bu diomhain tòiseachadh air an cur sìos gu léir; agus a cheart co diomhain bhitheadh e tòiseachadh air gach sochair a tha'n lorg aoradh-teaghlaich a chur an céill. Nam biodh ìobairt mholaidh agus cliù ag éiridh moch agus anmoch o gach teaghlach, nach maith, da rìreadh, a dh' fheudadh dùil a bhi againn ri mìle agus deich mìle sochair 'na lorg. Bhiodh ar tighean mar thighean-aoraidh do Dhia—bhiodh ar clann a' fás ann an eòlas an Tighearna—bhiodh sìth, réit, sàmhchair, agus beannachadh an Tighearna fo gach fàrdaich—sheargadh aindiadhachd agus peacadh—thogadh creidimh agus cràbhadh an cinn gu h-ard.

Cia tric bu chòir aoradh-teaghlaich a dheanamh? Tha e soilleir gum bu chòir a dheanamh gach là, agus gu h-àraidh gach maduinn agus feasgar. Bha na h-ìobairtean fo'n lagh air an tairgseadh gach là,

moch agus anmoch. Mar so tha an Salmadair ag ràdh, cxli. 2,

> "Mar bholtrach tùis a'd' làthair suas,
> Mar sin biodh m' ùrnuigh riut;
> Is togail suas mo làmh gu robh
> Mar ìobairt fheasgair dhuit."

Agus tha e'g innseadh dhuinn a rithist anns an 145 Salm, aig a toiseach,

> "Ardaicheam thu, mo Dhia 's mo Rìgh,
> T' ainm beannaicheam gu bràth;
> Do t' ainms' am feasd do bheiream cliù:
> Ardaicheam thu gach là."

Ach cha'n e amhàin gu'n d'rinn e aoradh gach là, ach tha sinn a' leughadh gu'n d' rinn e aoradh dha moch, air mheadhon-là, agus mu fheasgar. Salm lv. 17:

> "Glaodh àrd, is ùrnuigh ni mi ris,
> Moch, feasgar, 's meadhon-là."

Tha sinn a' foghlum uaithe so gur dligheach an ni aoradh a dheanamh do Dhia, air a' chuid a's lugha dà uair san latha. Tha 'n Salmadair ag ràdh so 'na chainnt mhilis bhlasda féin, xcii. 1, 2:

> "Bhi tabhairt buidheachais do Dhia
> 'S ni sàr-mhaith maiseach e;
> Bhi tabhairt cliù, O Thi a's aird'!
> Do t' ainmsa feadh gach ré:
> Do chaoimhneas anns a' mhaduinn mhoich,
> Bhi tric a' cur an céill;
> 'S air t' fhìrinn tha neo-mhearachdach
> Gach oidhch' bhi deanamh sgéil."

'S iomchuidh an ni, matà, mothachadh do'n dleasnas so moch agus anmoch. Nach cubhaidh an ni mun leig sinn ar teaghlach a mach sa' mhaduinn gu'n leigeamaid a mach iad fo chùram a fhreasdail chàirdeil féin. Nach dàna do dh'aon air bith dol a mach e féin agus a theaghlach chum an obair shaoghalta, gun bheannachadh Dhé iarraidh air féin agus orrasan? agus 'nuair thig an oidhche, nach dàna dha luidhe sìos gu cadal agus tàmh, gun bhuidheachas agus moladh a thairgse do Dhia airson a mhaitheis air an là chaidh seachad, agus a dhìon agus a chùram a ghuidhe tre dhorchadas na h-oidhche? Sibhse tha 'ga leughadh so, rùnaichibh trid gràs Dhé gach latha a thòiseachadh 's a chrìochnachadh le ùrnuigh. Ma tha aon do'n teaghlach tinn, no euslan, no fo dheuchainn air bith, nach cubhaidh an ni cuimhne ghleidheadh air aig cathair gràis, agus co'-aontachadh le chéile ann an guidhe as a leth? Ma tha h-aon diubh ann an tìr chéin, fada air falbh o thigh an athar, am measg choigreach, air turus tìre no fairge, buailteach do chunnart agus do dh'fhainneart, nach iomchuidh an ni gu'n cuimhnicheadh an teaghlach air, agus gu'n asluicheadh iad Dia as a leth? agus nach sòlasach a smuainteachadh, dealaichte mar tha teaghlaichean o chéile le astar, agus le deuchainnibh na beatha so, gu bheil dleasnas ann trid am feud iadsan tha aig an dachaidh dol a mach 'nan smuaintibh as déigh na feaghnach tha fad' air falbh; agus trid an tuig iad, ged tha iad dealaichte o chéile san fheòil, gu bheil iad le chéile dlùth san spiorad am feadh 's a tha iad mar so a' deanamh aoraidh do Dhia?

'S ann trid aoradh-teaghlaich a tha diadhachd thràthail air a deargadh air an anam—an diadhachd sin, tha 'sniomhadh gu moch mu'n anam, agus a's faide agus a's dlùithe a leanas. Feudaidh diadhachd thràthail fuarachadh agus fannachadh am measg gleadhraich agus deuchainnibh an t-saoghail bhuaireasaich so, ach 's ainmic leis bàsachadh uile no dol

eug. Gu tric, an déigh do'n allabanach bhochd dol air seacharan o Dhia agus a dhleasdanais, an déigh dha bhi, mar am mac struigheil 'na fhògarach o shìth, cia tric, 'an àm cuimhneachadh air tigh agus air teaghlach 'athar, a tha aoradh an teaghlaich, na glùinean lùbta—na laoidhean binne—na briathra naomh, a' tighinn tarsuing air 'anam mar dheàrsadh soillse san dorchadas, mar ghathaibh gréine eadar fhrasaibh fiadhaich na beatha so. Agus is iomad uair tha cuimhne nan nithe so air a bheannachadh leis an Spiorad Naomh chum an treòrachadh air an ais le aithreachas agus bròn chum an Athar nèamhaidh. Am measg an uile sheachranaibh sgìth, tha càileiginn do chràbhadh na h-òige a' leantuinn riutha; agus theagamh gur h-ann feasgar an làithean, 'nuair tha iad sean, lag, agus liath, tha a' chràbhachd so air a dùsgadh, air a lasadh a rithist suas a thoirt sòlais doibh ann an deireadh am beatha, agus a bhuileachadh orra tomhas mòr do'n aithreachas sin a dheàrs orra ann an làithibh an òige.

Cia tarbhach aoradh teaghlaich ann an àm trioblaid agus bochduinn, chum an t-anam aomadh gu bhi strìochdta do Dhia! 'Nuair tha 'm bàs a' teachd do dh'fhàrdaich an duine mhaith—'nuair a spìon e leis a h-aon do'n teaghlach—'nuair a chàireadh an corp fo'n fhòid, 's a tha aon do'n àireamh chaoimh air falbh, O! cia prìseil, luachmhor, sòlasach an t-àm sin anns am bheil iadsan a tha air mhairionn a' coinneachadh aig cathair gràis, agus a' leigeil an guth agus an gearain d'a ionnsuidh-san a's Athair dhoibh gu léir! Is beannaichte 'n t-sìochaint tha so a' dusgadh 'nam measg, agus a' sgaoileadh thairis air an anamannaibh—'nuair a chuimhnicheas iad ged tha aon àite-suidhe folamh, ged tha aona ghuth tosdach, gidheadh gu bheil an guth sin a' togail aoraidh ann an àite 's fèarr agus ann an comunn a's glòrmhoire. Agus, O! cia sona bàs an duine sin a ghluais gu cràbhach tréibhdhireach mu choinneamh a theagh-

laich, 'an coimeas ri bàs an fhir sin a rinn dearmad air an dleasnas mhòr so—bha thairis air teaghlach anns nach cualas guth aoraidh no ùrnuigh aig an robh e 'na sheasamh air stairsnich tigh caol cumhann a' bhàis—'nuair chuir e fios air seirbhiseach Dhé gu guidhe as a leth, agus chum caileiginn do sholus a thoirt dha 'an àm amharc roimhe do'n t-saoghal dhorcha d'am bheil e a' triall.

'S iomad leisgeul faoin amaideach tha daoine 'cleachdadh airson an dearmad tha iad a' deanamh air an dleasnas so; ach 'se am fior aobhar nach 'eil spéis aca dheth, no cridhe chum buadhachadh ann.

Cha 'n 'eil ùine no athais agam chum aoradh teaghlaich, arsa 'n dara h-aon. Bi 'd thosd, a dhuine thruaigh tha 'ga ràdh so! 'Bheil ùin' agad airson do chàirdibh, do ghnothuichibh saoghalta, chum seanachais agus leughaidh, airson gach ni eile ach aoradh a dheanamh do Dhia? Nach h-ann chum sìorruidheachd a bhuadhachadh a chruthaicheadh thu? agus an e nach 'eil ùine no athais agad airson aire ghabhail do chrìch àraid na beatha? Am bheil aon duine ann nach 'eil a' cosg agus a' caitheamh gu faoin am barrachd ùine 'h-uile latha na tha iomchuidh airson aoradh-teaghlaich? Nach b' fhurasda dhuit éiridh ni bu mhoiche no suidhe suas ni b' anmoiche? Ma 's èiginn dearmad a dheanamh air dleasnas sam bith le dìth ùine no athais, thugaibh fainear nach ann air aoradh-teaghlaich a nìtear e. Esan aig am bheil am barrachd r'a dheanamh, 's ann aige tha am barrachd feum air ùrnuigh. Theagamh gu bheil thu ag ràdh, Cha'n urrainn mi ùrnuigh 'dheanamh ann am theaghlach; tha mi aineolach. Nam biodh mothachadh ceart agad air t' uireasbhuidh, cha chumadh t' aineolas air t' ais thu: cha chualas dìol-déirce riamh ag ràdh, Cha'n urradh dhomh m' uireasbhuidh innseadh, cha'n 'eil cainnt agam. Mo thruaighe! an robh Bìobull agad o t'òige, agus comas am focal 'eisdeachd, agus tuigse agus riasan, agus a dh' aind-

eoin so uile, 'bheil thu fhathast gun chomas ùrnuigh a dheanamh? Mur h-urradh dhuit ùrnuigh eile a dheanamh, cleachd an t-aon so: "A Thighearna, teagaisg dhomh ùrnuigh a dheanamh—a Dhé, dean tròcair air m' anam air sgàth Chriosd mo Shlànuighir!" Tha thu ag ràdh, Tha nàir' orm ùrnuigh dheanamh 'am theaghlach. 'Bheil nàir' ort aoradh a dheanamh do Dhia, agus a bhi air t' fhaotainn a' deanamh obair nan aingeal! nàir' ort a bhi coslach ri Daibhidh—ri Iosua—ri Abraham—ri Isaac agus Iacob, agus uile naoimh Dhé anns gach linn do'n t-saoghal! Gabh nàire gu'n do dhearmad thu e co fada.

B' aithne dhomh duin' uasal measail saoibhir a bha air là àraid san eaglais, agus a chuala searmoin air aoradh-teaghlaich. Phill e dhachaidh, ghairm e stigh a bhean, a chlann, agus a luchd-muinntir, agus an déigh innseadh dhoibh na chual' e san eaglais, thubhairt e riutha, "Tha mi 'gam dhìteadh féin airson an dearmad a rinn mi air an dleasnas chudthromach so, agus mar dhearbhadh air m' aithreachas, tòisichidh mi 'n nochd féin, agus le còmhnadh Dhé cha dean mi dearmad ann an fhad 's is beò mi." Rinn e mar thubhairt. Thusa 'rinn dearmad san dleasnas so, dean thusa an ni ceudna.

Sibhse tha 'buadhachadh sa' chleachdadh mhaith so, bithibh 'nur n-earalas gu bheil sibh tréibhdhireach. Cuimhnichibh gur spiorad Dia. Tha e 'g amharc air a' chridhe. Bithibh faicilleach mu'r cainnt:—agus 'nuair tha sibh a' deanamh aoraidh dha, feuchaibh nach 'eil bhur cridheachan fada uaithe—na tairgibh dha ìobairt nan amadan.

---

*Uile-làthaireachd Dhé.*

THA an Dia uile-chumhachdach làthaireach anns gach àite. Tha e aig mo dheas-làimh; tha e fada

air falbh; tha e a' lìonadh an t-saoghail mu'n iadh a' ghrian. Ann an so tha neòinein na machrach a' fàs, agus tha esan ann an so maraon; shuas os mo cheann tha 'ghrian a' deàlradh, agus tha esan ann an sin mar an ceudna. Tha e san oiteig chiùin, tha e san doininn ghairbh; anns an t-solus agus anns an dorchadas; anns an neo-ni a's faoine, agus anns an t-saoghal mhòr. Tha e sa' ghleann ìosal so; tha a làthaireachd air mullach nam beann; san uaigneas a's sàmhaiche san eilean fhàs, agus anns a' bhaile mhòr. Eisdidh e mo ghuth fann-sa, mar a dh'éisdeas e ri co'-sheirm nan aingeal a tha le'n clàrsaichibh òir mu'n cuairt d'a chathair rìoghail. 'Se Dia nan àrd-aingeal e, agus is e mo Dhia-sa e. Eisdidh e ruinn le chéile; agus bheir e éisdeachd, mar an ceudna, do cheòl na h-uiseige, agus do shrann an t-seillein ag iadhadh mu na blàithibh maoth. O! thusa a Dhé uile-làthaireach! éisd rium agus freagair mo ghuth; na ceadaich dhòmhsa gu bràth a dhì-chuimhneachadh gu bheil mi fo bheachd do shùl, anns gach àite agus air gach àm. Cuidich leam mi féin a ghiùlan mar ann ad làthair; chum agus an uair a ghairmear mi, le coimhthional an t-saoghail gu léir fa chomhair mo Bhreitheimh, nach h-éiginn domh teicheadh o làthaireachd an Ti a's àirde.

---

## *Mu bhi strìochdta do Dhia.*

An uair a bha 'm flath ainmeil, Diùc òg *Bhurgundi,* fiùran co àillidh dhreachmhor 'sa chunnacas r'a linn, air a shìneadh 'na chiste-mhairbh, agus Maithean agus Cùirteirean na rìoghachd mu 'timchioll fo bhròn tròm, a' gul agus a' caoidh; thàinig Ard-Easpuig *Fenelon* a stigh do'n t-seòmar, esan aig an robh cùram an òganaich òirdheirc so 'an àm 'òige, agus a dh' fhòghlum e; ghabh e 'nùnn gu taobh na

ciste, agus an déigh beachdachadh car tamuill air an aogas mharbh, labhair e mar so :—"Tha e'n sin 'na shìneadh, prionnsa mo ghaoil, do'n d' thug mi gràdh co blàth teas-chridheach 's a thug an t-athair bu chaomhala riamh d'a leanabh: agus cha bu ghaol gun chomain mo ghràdh dhà-san; ghràdhaich e mi le toighe agus dealas mic. Tha e'n sin a nis 'na shìneadh—agus tha m'uile shòlais shaoghalta 'nan sìneadh maille ris. Ach," deir esan, "ged a bhiodh e comasach le aon fhuiltein a spìonadh o m' cheann, a ghairm air ais do thìr nam beò, 's mise nach gabhadh deich mìle saoghal, agus am fuiltein faoin sin a spìonadh an aghaidh toil Dé."

---

## *An oighreachd a's luachmhoire.*

BHA duin' uasal àraidh a bha ro uaibhreach mu 'chuid fearainn. Thachair do charaid diadhaidh a bha air aoidheachd 'na thigh, a bhi mach maille ris air mullach àrd, o'n robh sealladh maith aige air an dùthaich mu'n cuairt. Thòisich e air farsuingeachd na h-oighreachd a leigeil ris da. "Sud," deir esan, 's e sìneadh a mach a làimhe, "crìochan mo chuid fearainn-sa; agus seall chum na h-àird ud eile, an léir dhuit na tighean ud? is leams' am baile sin mar an ceudna: agus tionndaidh do shùil chum na h-àirde so, innis domh am faic thu'n aitreabh ùr ud a tha iad a' togail?" "Chì," deir am fear eile, "gu beachdaidh." "Buinidh sin dòmhsa cuideachd." "Amhairc thusa nis," thubhairt a charaid ris, "mar a stiùras mise do shùil-sa. An léir dhuit am bothan beag ìosal ud aig iomall a' bhail' ud thall?" "Is léir gu soilleir; 'dé dheth sin?" "Tha," deir a charaid, "a chionn gu bheil boirionnach bochd anns a' bhothan ud, is urrainn barrachd a ràdh mu 'saoibhreas, na thubhairt thusa fhathast." "An ann da rìreadh a

tha thu?" thubhairt esan, "cionnus a dh' fheudas sin a bhith?" "Tha, chionn gum feud ise a ràdh, *Is leamsa Criosd.*" Thionndaidh am fear eile air falbh fo nàire, agus cha d' thug e iomradh tuillidh air farsuingeachd 'oighreachd, am fad 'sa dh' fhuirich a charaid maille ris.

---

*Iain Gilpin.*

IAIN GILPIN bha 'na bhùirdeiseach,
Bu mhòr a chliù 's a nì;
Gu'n robh e uair 'na cheannard-ceud,
'Am baile-mòr an rìgh.

Thuirt bean Iain Ghilpin là r'a gràdh,
"M' aighear thu 's mo chiall,
Ged tha sinn fichead bliadhna pòsd',
Cha do ghabh sinn latha féill.

"'Se 'màireach là co'-ainm ar bainns',
Théid sinn gu sùgradh mach,
Sìos gus an ruig sinn Edmonton,
'An carbad an dà eich.

"Mo phiuthar is a leanabh mic,
Mi féin 's mo thriùir le chéil',
Sa' charbad théid, is leanaidh tus'
A' marcachd as ar déigh."

"A bhean mo ghaoil!" ghrad fhreagair e,
"Dhuit féin gu'n d'thug mi gràdh
Os ceann gach té a ta fo'n ghréin,
Is gheibh thu mar is àill.

"Tha mise 'm mharsanda gu beachd,
Mar 's aithne do gach neach;

'S mo charaid maith Tom Callander
  Bheir iasad dhomh d'a each"

"Piseach ort," ars' is', "a ghràidh,
  Is o'n tha'm fion co daor,
Gu'n toir mi leam mo shearrag féin,
  O tha e maith, is saor."

Thug Iain sgailce pòige dh'i,
  Mar b' àbhaist leis gu tric;
Oir bha e subhach toilichte,
  I bhi co crìonna ghlic.

Thàinig an carbad 'nuas gu moch
  Sa' mhaduinn mar a gheall;
'S air falbh 'na dheann-ruith ghabh e leo,
  Troimh eabar, is troimh pholl.

Bu shiùbhlach luath na cuibhleachan,
  'S a' chuip mu chluas' nan each,
Le gleadhraich shaoileadh tu gu'n robh
  An cabhsair as a bheachd.

Sheas Iain Gìlpin taobh an eich,
  Is ghlac e 'mhuing gu deas;
Ach 's gann a fhuair e suas gu h-àrd,
  'Nuair b' èiginn teachd air ais.

Cha luaithe ràin' e'n dìollaid shuas,
  Le 'thulchainn air an each,
Na chunnaic e triùir cheannaichean
  D'a bhùth a' dol a steach.

Theirinn e, 's cha b'ann d'a dheòin,
  Oir bha e dian gu falbh;
Ach cha dùraigeadh e leis an t-sannt
  An sgillinn-ruadh a chall.

Bu mhàidheanach na ceannaichean,
  Bha treis mun robh iad réidh ;
'N sin Beati ghlaodh i mach gu h-àrd,
  "Dh' fhàgadh am fion 'n ar déigh !"

"'Nall e!" ars' Iain, "'s maith an t-àm ;
  Thoir dhomh a nuas mo chrios,
Crios leathraich mo dheagh chlaidheimh ghéir,
  'Nuair bha mi 'm shaighdear deas."

Bha aig bean Ghilpin, (làmh a' ghrùnnd!)
  Dà shearraig làidir ghlas,
'S am b'àbhaist di an deoch a b' fhearr
  A chumail teann fo ghlais.

Bha aig gach searraig dhiubh fa leth,
  Dà chluais tre'n deach an crios;
Chroch e iad mar sin r'a thaobh,
  Fear dhiubh air gach leis.

Na dheaghaidh sin, a chum 's gum biodh
  E sgeadaichte le sgoinn,
A chleòca maiseach sgàrlaid ghabh,
  Is thilg e air a dhruim.

Faic e nis 'na dhiollaid shuas,
  Air muin an steud-eich dhuinn,
Ag imeachd air a' chabhsair chruaidh
  Gu socrach, is gu ciùin.

Ach 'nuair a fhuair e'n t-slighe réidh
  Fo 'bhrògaibh cruidheach cruaidh,
Le sitrich dh'fhalbh gu trotan garbh
  'Rùisg màsan Iain thruaigh.

"Gu réidh" ars' Iain, "deas dé, eich dhuinn;"
  Ach labhair e gun fheum,

A throtan chaidh gu dian-ruith luath,
Gun suim do mhuiseal sréin'.

Chrom e sios, mar dh' imreas iad
Nach urrainn suidhe suas,
Ghlac e muing an eich gu teann,
'S e dol a nis 'na luath's.

An t-each a mhothaich air a dhruim
Uallach co deacair ùr,
Theich e le geilt; 's mar theich e, dh'fhàg
E'n saoghal air a chùl.

Air falbh chaidh Iain 'na shradaibh dearg,
Air falbh chaidh 'n ad 's a' ghruag;
Is beag a shaoil an duine còir
A dhol air 'leithid do ruaig.

Chaidh coin gu tathunn, 's clann gu sgriach,
Bha cinn a mach 'nan ceud,
Is ghlaodh gach aon, le 'uile neart,
"'S tu féin an gille-steud!"

Air falbh chaidh Iain, cò ach e?
Na mìltean air a thòir:
"Is réis tha'n so! 's cha lugha 'n geall,
Na mìle bonn do 'n òr!"

'S a nis, 'nuair dhlùthaich e gu dàn'
Air luchd na cìse cruaidh,
'An tiota thilg iad fosgailte
A' chachaileadh gu luath.

'Nuair chrom e sios os ceann an eich
Le 'cheann 'na smùidibh teth,
Bhuail an dà shearraig air a chùl,
Is spealg 'nam mile bloidh.

Bu mhuladach an sealladh so,
  Am fion dearg mar a dhòirt,
Thug smùid á cliathach an eich dhuinn,
  Mar cheithreamh muilt-fheòil ròist'.

Gidheadh bha e mar mharcaiche,
  A' ruith na réis le 'chrios,
Is amhchannan dà shearraig ghlais,
  Ag udal air a leis.

Mar so troimh bhaile Islington,
  Faic e le mire 'triall,
Is fòs a suas troimh Edmonton,
  'S a stigh feadh lub nan giadh.

'S ann ann an sin bha 'phlubartaich,
  'S an t-each a' diùltadh smachd,
Mar sgaoth do gheòidh no thunnagan
  'Gan lubradh féin le tlachd.

Aig uinneig ann an Edmonton
  Gu'n sheas a bhean a suas,
Is chunnaic i dol seachad e
  Le iongantas r'a luath's.

"Stad, stad, Iain Ghilpin, so an tigh!"
  Gu'n ghlaodh iad uile ris,
"Tha'n dìnneir réidh, 's tha sinne sgìth;"
  "Cha lùgh'," ars' Iain, "tha mis'!"

Ach 's beag an t-suim a ghàbh an t-each,
  Do ghlaodh nam ban gu léir,
Bha prasach mhaith a mhaighstir
  Deich mìl' air falbh aig *Ware*.

Mar shaighead luath o làmh na treòir,
  O'n iughar righinn chrom,

Gu'n theich an t-each—'s tha so 'ga m' thoirt
Gu darna leth mo dhuain.

Air falbh chaidh Iain le séideadh àrd,
'S gu dearbh cha b' ann d'a dheòin,
'S aig dorus tighe Thom Challander,
Gu'n sheas an t-each faidheòidh.

'Nuair chunnaic esan e mar so,
A' teachd gun ad gun ghruag,
Thilg e 'phìob thombac' air falbh,
Is ruith e mach gu luath.

"Do sgeul, do sgeul,—thoir dhomh do sgeul!
Do naigheachd innis domh;
C'arson a tha thu ceann-ruisgte?
C'arson a tha thu'n so?"

Bha Iain làn do fheala-dhà,
Do shùgradh beag, 's do chleas,
'S a réir so ri Tom Callander,
Gu'n fhreagair e gu deas:

"Tha mise 'n so, oir thigeadh t'each,
'S mur 'eil mi'm fhàidhe bréig',
Bi'dh m' ad 's mo ghruag 'an so gun dàil,
Oir tha iad as mo dhéigh."

Bha sòlas air Tom Callander,
A charaid bhi co ait,
'S cha d'thubhairt e tuillidh ris san àm,
Ach thill e stigh gu grad.

'S amach gu'n d'thug e ad is gruag,
Gruag mhòr nan dualan cruinn,
Is ad a's gann a chuir e riamh
Seachd uairean air a cheann.

Chum e suas iad, 's thubhairt e
  Le feala-dhà 'na chainnt:
"Is mò mo cheann-s' dà uair na t'fhear-sa,
  'S théid iad ort gun taing.

'Leig dhomh an t-eabar sin 's am poll
  A ghlanadh bhàrr do ghnùis;
Fuirich ri biadh, oir 's cinnteach mi
  Gu bheil thu 'call do lùis."

"'Se so," ars' Iain, "co'-là mo bhainns',
  'S bu sgeigeil e ri ràdh,
Gu'n itheadh mo bhean aig Edmonton
  Is mise 'n so fo phràmh."

'N sin labhair Iain ris an each,
  "Tha cabhag orm gu m' bhiadh;
Air t'àilleas thàinig mise 'n so,
  Théid thus' air t'-ais do m' riar."

O! bòsd na tubaist a bha'n so,
  Mar dh'fhiosraich e gun dàil;
Oir asail fhad-chluasach bha dlùth
  Thog raoichdil choimheach àrd.

Le srann gu'n thog an t-each a cheann,
  Ceart mar roimh leòmhann garg;
'S air falbh le 'uile lùs a rìs,
  Theich e 'na shradaibh dearg.

Air falbh chaidh Gilpin, is air falbh
  Chaidh 'ad 's a ghruag 'nan deann;
'An tiota thuit iad, chionn gu'n robh
  Iad mogha 's mòr d'a cheann.

'Nuair chunnaic bean Iain Ghilpin e
  A' marcachd nuas co bras,

Tharruing i'n sporan sìoda mach,
'S bonn leth-chruin thug i as.

'N sin thuirt i ris a' charbadair,
'S a cridh' le iomagüin làn,
" Gur leatsa so, mo ghille gleust',
Is thoir air ais e slàn."

Dh' fhalbh e, 's choinnich iad gun dàil,
Is dh'fheuch e 'n t-each a stad,
Ach 's ann a chuir an oidheirp so
An rosad air air fad.

'Nuair dh' fhairtlich air na bha 'na bheachd
A chur a nis 'an gnìomh ;
Gu'n chlisg an t-each, 's air falbh gu'n theich
Ni 's luaith' na rinn e riamh.

Air falbh chaidh Gilpin, is air falbh
An carbadair co bras,
Gun straoidhlich chuibhleachan 'na dhéigh,
Gu meamnach a' dol as.

Bha sèathnar uaislean 'chunnaic e
A' teicheadh air an each,
'S an gille-carbaid air a thòir,
Gu'n ghlaodh iad uile mach,

"Mèirleach! mèirleach! glacaibh e!"
Gu'n ghlaodh iad dh'iarraidh fòir;
Is dh'fhalbh iad féin 's na chunnaic e
'Nan teann-ruith air a thòir.

'S a rithist dh'fhosgladh dha gu luath
Cachaileadh mhòr na cìs';
Oir shaoil na daoine, mar air tùs,
Gu'n robh e ruith na réis.

Bha e mar sin, is choisinn e;
Oir fhuair e buaidh le luath's:
Stad cha d'rinn gus 'n d'-ràinig e
An t-àit an deach e suas.

Nis seinneamaid fad-shaogh'l do'n rìgh,
'S air Gilpin gu'n robh àgh;
'S an ath-uair théid e mach chur réis,
Bu mhaith leam bhi san là'ir!

A' CHRIOCH.

GLASGOW:
GEORGE BROOKMAN, PRINTER

